# Aithghearradh
NA
# TEAGAISG CHRIOSDUIDH;

LE DEARBHAIDH SGRIOPTUIR,

Air Modh CEISD agus FREAGAIR.

Na puinc consboideach air an sineadh le sgrioptuira soilleir, maille re teagasga h Athreacha Naomha na Eaglais, anns an cheud chuig linnin deth na Chriosdachd air na puinc sin; agus argumaidean laidir o 'n reasun.

EIDARTHEANGAICHTE GU GAOILIG ALBANNACH

LE GRAIDHOIR DO'N FHIRINN.

---

Bithibh ullamh do ghna chum freagar a thoirt do gach uile dhuine a dh iarras oribh reasun an dochais a'ta annibh. 1. N. PEAD. iii. 15.

So deirse an Tigharna, seasibh anns na roda, agus faicibh, agus feorichibh airson nan sean slighean, far am bheil an rod maith, agus imichibh anna, agus gheibh sibh fois d' arn anama. IER. vi. 16.

Se so 'n slighe, imichibh anna. ISAIAS. xxx. 21.

---

CLO-BHUHAILT' airson, agus air a chreiceadh le SHEUM. P. COGHLAN, Sraid-Dhuic, Cearnach-Ghrosmhenoir, LUNNUINE.

M,DCC,LXXXI.

A N

# R O I M H R A D H.

I. CHO 'N bheil aon ni, ni 's feimail do Chriosduidh, aige 'm bheil run laidir, agus miann anam fein shabhladh, agus a chuir go iomlan amach as gach uile cuhntarr, na gu 'm bithadh e deagh fhoghluimte, agus teagaisghte ann a Creideamh agus lagh an Tigharna Iosa Criosd. Do bhri, as eugmhais an aolain agus am foghluim so, cho 'n urradh, agus cho'n fheud aon neach fios no h eolas bhith aige, ciod bu choir dha dheanamh agus a choilionadh, araon chum am maith dheanamh, agus an t' olc sheachnadh. Oir ata gach reasun ag brosgeadh an Chriosduidh, chum bhith do riread teagaisghte san Chreideamh, agus na dleasdanasan ata i teagasgeadh, chuir ann a gniomh go diochallach, agus go ro churamach.

II. Oir uaidhe dhioth eolais, agus gnathaichd na Creideimh a theagasgadh dhoibh, ata teachd meaghbhlathas agus coidheisachd, no coma ma thiochioll Creideamh, agus ma gach ni tha Creideamh ag aithneadh. Uaidhe so thig dearmadh urnuidh, crabhaichd, agus gach dleasdanasan eile diadhai ; ata 'n t' anam air a dhichuimhnachadh maille ris gach meadhon a dfheudadh a dheanamh sona. Tre so

fosgalar an dorus do gach eagcoir, cionta, agus peaccaidh ; ata peaccadh air a dheanamh gan naire, agus aitheanta Dhea air am brisеadh gan cnaoidh air bith coguis : ata naomhachd agus diadhachd ann am fanoid aca : ata siad air an seidheadh suas le mor uabhar, uaill, fein-fheothais, agus le goal an t' saoghail so, ni is Dia dhoibh. Ionas gu bheil iad fadheoi tilighte le Dia air chul mar dhaoi.

III. Air dhoibh eagal Dea chailleadh mar so : is tric dhoibh tuitam ann am peaccadh eil,is eagcoiraiche do Dhia,agus is ciuraile do 'n anama fein, ni 'se peaccadh na Eireacaichd dhamnaichte, 'se sin barrail chrosanta, antoiloil ann aghai puinc na creideimh foillsuichte le Dia; agus mio-umhlachd do Eaglais Dhea, d' an d' orduich e do gach uile, bhith umhal dhi, fuidh phian damnaidh siorruidh. Oir ata gach Eireacach, a dh eirichas suas ann aghai Eaglais Chriosd, agus ni creideamh ur dhoibh fein, chum an seacharan sgaoleadh measg sluaigh, iad fein agus gach neach gheillas leo, fein dhannaichte mar a deir N. Pol. 'Siad so an dream ata 'n sgrioptuir ag earaladh oirne sheachnadh, chum agus nach bithamid air ar tonn-ghluasgadh le 'n ceilg no cealgoirachd sa, gu sgrios ar anama fein. Siad so mhuintir sin a 'ta teachd ann culaidh chaorach, ach o leath astigh is madaidh allaidh iad, a 'ta ag tairgsin mar theagasg fhirineach Chriosd, gaoth agus cleasachd cealgach uaibhrach an cinn fein : agus is lionor an seorsa luchd-teagaisg so an diugh san t' saoghal. Nois tuitam anns am pheaccadh so, 'se aon do na

piantan is truime a dfheudas tuitam air duine, no tir; agus ata focal Dea 'g innſeadh go minic, gu 'm bith Eireacachd ann, agus luchd-teagaiſg breige go lionor ſan t' ſaoghal, agus go airid ma thiomchioll deireadh an t ſaoghail.

IV. Ach cho 'n bheil an t' olc ag ſeaſamh ann ſo; ata 'ſe go tric ag tachairt, agus go bronach re fhaicin, agus re chluintin ſan t' ſaoghal, daoine tuitam ann a diocreideamh agus miodhiadhachd iomlan; ionas agus a radh 'n an criodhe, agus ag feuchuin 'n an gniomhara, nach bheil Dia ann. Ata ſiad ag aitheadh an Dia chruthaich iad, a fhreaſdal beannuichte ſa, agus gach ſirinn dhiadhaidh a dfhoillſuich e, agus ag deanamh an duine go ſhuarach ris a bhruite.

V. Chum gabhail roimh nan uilc mhoir chiurail ſin; is iad ſo na leigheaſa falain agus iomchuidh, air tus; ma tha thu aineolach, dean do dhiochall, chum eolas maith na creideimh bhith agad, tre gnathachadh nam meadhona 'ta ann Eaglais Chrioſd chum na crioch ſin: ma tha thu teagaiſghte, agus gur aithne dhuit puinc na Creideimh, bith taingail do Dia airſon ſin, agus do ghna iorifeal, chum agus nach glacar le uabhar no uaill thu, agus gu 'n tuit thu o'n Chreideamh. Bith teochriodheach ma 'n Chreideamh, agus cuimhnich gur tiodhlacadh ſirineach Dhea, am ſior Chreideamh. Ma 's aill leat, thu fein chuir amach as gach uile cunntart, bith moſgalach agus faireach ann aghai meagh-bhlathais, namhaidh olc a t' anam, agus na diadhaichd; thug ſanear go

maith aitheanta Dhea, agus na Eaglais choimheadh, agus an coilionadh, buannich go feafmhach ann t' uile dhleafdanafa gus an chrioch ; oir is e fo t' aon dhionfa.

VI. An dara aite ; bith lan umhal do 'n Eaglais, agus geill d' a' breitheanas fa ann minuchadh agus tairgfin feagh an fgrioptuir ; oir is ife poft agus fteigh na firinn, agus cho toir geatan Ifrionn buaidh uirre go brath ; le fin ata do dion laidir, an uair leanas agus gheillas tu dhi ; ach an nair ni thu ceannaireachd 'n a h aghai, no nach geill thu dhi, 's ro eaglach gu 'n tuit thu ann peaccadh damnaichte na Eireacaichd, a bheir fgrios air t' anam. Ata e feimal dhuit ofbar, aithne bhith agad air na puinc confboideach uile, chum freagar thoirt, mar deir an fgrioptuir, do gach aon neach dfheorichas dhiot, ciod is Creideamh no 's earbfa dhuit. Agus air dhuit bhith umhal do 'n Eaglais, agus eolach ann puinc confboideach na Creideimh, cho ghlacar thu le reafun cealgach nan Eireacach, ni mo dfhailigas tu ann Creideamh.

VII. Fadheoi, chum do thearnuineadh o dhio-creideamh agus miodhiadhachd a 'ta teachd o mheagh-bhlathas, no bhith fuarach ma 'n Chreid-eamh ; agus o uabhar, mathair na Eireacaichd ; amh-airic air uile phuinc na Creideimh mar fhirinnin diadhaidh air an foillfuchadh leis an Dia bheo, agus fiuntach r'an chreidfin le aontuchadh iomlan t'anaim, do bhri, gur e Dia na firinn a thaifbean iad do 'n Eaglais. Na amhairic air am phonc is lugha, mar

ni ſuarach agus coidheis dhuit re chreidſin; oir ata Dia go ſiuntach re bhith air a chreidſin ſam bheag, go maith agus anns na puinc mhoir; creid iad uile go beothail. Ach thoir fanear, nach baſich do Chreideamh as eugmhais deagh oibre; oir mar ata Creideamh feimail chum ſlainte an anaim, amhuil ſin ata oibre na Creideimh feimail dhuitſe; oir an ti thuairt, as eugmhais Creideimh ni 'm bheil e comaſach do aon neach Dia thoileachadh, thuairt e mar ceudhna; amhuil mar ata 'n corp marbh as eugmhais an anam, mar ſin fos ata Creideamh marbh as eugmhais deagh oibre. Bith diochallach agus ioriſeal ann a Creideamh, ag toirt amach gach la, agus ag giulan deagh thoraidh na Creideimh, agus dionar thu feaſd o dhiocreideamh, agus miodiadhachd.

VIII. Chrioſduidh ghradhach! ma bha curam agad riamh, ma ni ſam bith, gabh curam agus bheir an aire do t' anam fein; oir is e ſo t' aon ghnothach airid fa 'n chruthaich Dia thu, agus chuir ſe chum an t' ſaoghal thu; ma dfhailigas tu ſan ni ſo, is coma dhuit, ciod choſnas tu. Agus chum ſo dheanamh, bith curamach do theagaſg chrioſduidh ionnſachadh leat fein trid umhlachd, ma 's urradh thu, agus mar urradh, thoir ort ionnſuidh an dream ſin, a 'ta ſuidhaichte le Dia ſan Eaglais chum na crioch ſin, eadhon Buachaillean na Eaglais d' an gheall Dia bhith marriu gu deireadh an t' ſaoghail. Bith do ghna ioriſeal, agus dian ann oibre na Creideimh, mar ata tean choimheadh nan aitheanta naomh, buan urnuidh ioriſeal, ag toirt go tric deirc do na

bochdan, agus tre t' uile dhiochall dheanamh chum t' anam bhith do ghna ſgeadaichte le uile fhearta agus ſubhailcin na Creideimh, chum gu 'n dionar thu ſan t' ſaoghal ſo o mheag-bhlathas, ann a cuiſa Creideimh, agus gnothach airid ſlainte an anaim ; agus o pheaccadh na Eireacaichd a 'ta dol go direach ann aghai na Creideimh ; agus o dhiocreideamh agus mio-dhiadhachd, a 'ta marbhadh an anam ſan t' ſaoghal ſo, agus a ſgrioſas e go ſiorruidh ann Ifrionn. Agus mar bheil thu do ball a cheana ſan Eaglais Chaitholach, an t' aon ſlighe gu firinn agus beatha ; iarr go teth, agus bheirar dhuit an fhirinn ; lorgich go durachdach agus gheibh thu ſlighe na beathai' ſhiorruidh ; buail go bith-bhuan dorus na trocair, agus foſgalar dhuit e ; tha gealla' Chrioſd agad airſon ſo, ionas agus mar bheil an fhirinn agus an Chreideamh Chaitholach agad, 'ſe do choire fein ann, agus cho ghabh aon ni do leath-ſgeul ; oir mhionnaich Dia aris agus aris, gur aill leiſan, gu 'n tigeadh gach aon neach gu eolas na firinn agus ar Tigharna Ioſa Chrioſd : ach cuimhnich gach neach leis an aill firinn agus beatha, gur eigin dhaſan feim a dheanamh do na meadhona ſin, a dh orduich Dia chum na criocha ſin.

Cho 'n abair mi tuille air ſlighe Roiraidh, ach amhain, guidham air Dia na firinn a bheannachd fein thoirt do mo dhiochall beag, chum gu 'n tugadh a fhirinn fein buaidhe, gu mhor onoir agus a ghloir fein, agus ſlainte nan anaman ſin, air an ſaoreadh tre Fuil phrioſoil a Mhic ar Tigharna.

AN

A N

# CLAR-CHUMAIL.


| Caib. | | Taobh |
| --- | --- | --- |
| I. | *Creud is Chriosduidh ann, agus deth Trionaidh Bheannuichte* | 1 |
| II. | *Creideamh air a minuchadh* | 4 |
| III. | *Creidh nan Apstail air a minuchadh* | 6 |
| | *An dara ponc* | 16 |
| | *An treas ponc* | 19 |
| | *An ceathro ponc* | 20 |
| | *An cuigo ponc* | 24 |
| | *An siao ponc* | 26 |
| | *An seachdo ponc* | 28 |
| | *An t' ochdo ponc* | 30 |
| | *An naoidho ponc* | 31 |
| | *Ardcheanas a' Phapa* | 33 |
| | *Aonachd na Eaglais* | 39 |
| | *Faicsinachd na Eaglais* | 56 |
| | *Naomhachd na Eaglais* | 63 |
| | *Dothuitimachd na Eaglais* | 65 |
| | *Caitholachd na Eaglais* | 92 |
| | *Beuloideas Apstalach* | 100 |
| | *Apstalachd na Eaglais* | 119 |
| | *An ceud linn* | 123 |
| | *An dara linn* | 125 |
| | *An treas linn* | 128 |
| | *An cuigo linn* | 130 |

CAIB. Taobh

*An ſiao linn* - - - 132
*An ſeachdo linn* - - 134
*An t' ochdo linn* - - 136
*An naiodho linn* - - 137
*An deicho linn* - - 138
*An t' aon linn deug* - - 139
*An dara linn deug* - - 140
*An treas linn deug* - - 142
*An ceathro linn deug* - - 144
*An cuigo linn deug* - - 145
*An ſiao linn deug* - - 147
*An ſeachdo linn deug* - - 148
*An t' ochdo linn deug* - - 148
*Cochommunn nan Naoimha* - 153
*An deicho ponc* - - 165
*An t' aon ponc deug* - - 167
*An dara ponc deug* - - 169

IV. *Dochas agus urnuidh air amminuchadh* 171

V. *Am Pater Noſter, no urnuidh an Tighearna air a minuchadh* - 178
*An ceud Iarrtas* - - 180
*An dara Iarrtas* - - 181
*An treas Iarrtas* - - 182
*An ceathro Iarrtas* - - 182
*An cuigo Iarrtas* - - 183
*An ſiao Iarrtas* - - 185
*An ſeachdo Iarrtas* - - 187

VI. *Am Beannachadh Mhuire air a minuchadh* - - 188
*An dara earrunn* - - - 191
*An treas earrunn* - - - 192

CAIB. Taobh

VII. *An Gradh air a mhinuchadh* - 194

VIII. *Air na h Aitheantan ann coitchionta* 198
*Deth na h Aitheanta go coitchionta* - 203
*An ceud Aithne air a minuchadh* - 205
*An dara Aithne air a minuchadh* - 226
*An treas Aithne air a minuchadh* - 230
An dara Clar deth an Lagh.
*An ceathro Aithne air a minuchadh* - 236
*An cuigo h Aithne air a minuchadh* - 245
*An siao h Aithne air a minuchadh* - 247
*An seachdo h Aithne air a minuchadh* 249
*An t' ochdo h Aithne air a minuchadh* 252
*An naoidho h Aithne air a minuchadh* 256
*An deicho h Aithne air a minuchadh* 259

IX. *Aitheanta na h Eaglais air am minuchadh* 263
*An dara h Aithne h Eaglais air a minuchadh* - - - 265
*An treas Aithn' Eaglais air a minuchadh* 280
*An ceathro h Aithn' Eaglais air a minuchadh* - - 282
*An cuigo h Aithn' Eaglais air a minuchadh* 283
*An siao h Aithn' Eaglais air a minuchadh* 285

X. *Combairlean Chriosd agus a h Eaglais san air am minuchadh* - 286
*An dara Combairle* - - 287
*An treas Combairle* - - 289

XI. *Air nan Sacramaidean ann coitchionta* 289
*Am Baisde air a mhinuchadh* - 294
*An Codhaingnachadh air a mhinuchadh* 307
*An Eucharisd Naomh no Corp Chriosd air a mhinuchadh* - - 316

CAIB. Taobh

*An Tarſuſbuinadh no 'n Nuabhrioghachadh air a mbinuchadh* - 337
*An Communachadh ann aon ſeorſa air a mbinuchadh* - - 354
*Iobart naomh na h Aifrionn air a minuchadh* - - - 366
*Am Peanas agus an t' Aidmhail air am minuchadh* - - 380
*An t' Ola deirionach air a mbinuchadh* 401
*An t' Ordugh Naomh air a mbinuchadh* 405
*Am Poſadh air a mbinuchadh* - 415

XII. *Na Subhailcin air am minuchadh* 421
XIII. *Tiodhlacaidh an Spioraid Naoimh air am minuchadh* - - 422
XIV. *Da thoraidh deug an Spioraid Naoimh air am minuchadh* - 423
XV. *Oibridh na Trocair araon Corporra agus Spioradalta air am minuchadh* 425
*Agus na h ochd Beannachda* - 430
XVI. *Na Gnean Peaccaidh air am minuchadh* 433
*Am Purgadoir araon air a mbinuchadh agus air a dhearbhadh* - 444
XVII. *Na ſeachd Peaccaidh Baſmhoir air am minuchadh* - - 461
XVIII. *Nam Peaccaidh ann aghai Spioraid Naoimh air am minuchadh* - 475
XIX. *Na Ceithair nithe deirionach air am minuchadh* - - 479

Aith-

# Aithghearradh

N A

# TEAGAISG CHRIOSDUIDH.

---

## AN CEUD CAIBDAL.

*Creud is Criosduidh ann; agus deth Trionaidh Bheannuichte.*

*Ceisd.* CREUD is creideamh dhuit?
*Freagar.* Tre gras Dea is criosduidh mi.

*C.* Co tha thu tuigsin tre criosduidh?

*F.* Eisan ata o leath stigh ag creidsin, agus o leath amuigh ag aidmhaladh creideamh agus lagh Chriosd.

*C.* Cia 'n uair is eigin duinn aidmhaladh ar creideimh dheanamh o'n leath amuigh?

*F.* Go tric agus ghairmas onoir Dea agus maith ar coimhearsnaich sin dhinn.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh, gu bheil sinne ceangailte ar creideamh aidmhaladh o'n leath amuigh?

*F.* O'n sgrioptuir far am bheil Criosd ag radh. 'Uime sin gach aon dh aidmhalas mise am fiadh-'nus dhaoine, aidmhalidh mise eisan mar an ceudh-'na am fiadhnuis am Athair a ta air neamh: Ach 'co sa bith dh aithas mise am fiadhnuis dhaoin', 'aithidh mise eisan am fiadhnuis am Athair a ta air 'neamh.' N. Matth. x. 32, 33.

*C.* Am bheil ſinne marſin ceangailte ar beatha, ſgrios ar n oighreachdan, agus caill ar cairdean, chuir ann cunnartas ; ionnan ar n anama fein leig-eadh fios airſon aidmhail agus dion ar creideimh ne ?

*F.* Gan amharas ata ſinne ceangailte, ag faicin duinne, gu bheil an duais a ta duil againe fhaighail air neamh ; ag dol go ro fhad oſcion gach ſuaimh-nas, piantan agus goirtaiſa na beathai ſo : agus do bhri gu 'n dfhuiling Crioſd mac an Dea bheo, moran na bu mhoa air ar ſon ſa, eadhon am bas maſlach air a chrois ; agus air an abhar ſin b' uabhaſach an neothaineolachd bhithadh annine ſa, mar bithamid ullamh ar beatha thoirt air a ſhon ſa, go minic agus dh iarr as onoir ſe ſin dhinn : agus uime ſin deir Crioſd ſein. ‘ Ma thig neach ſam bith do'm ionn-‘ ſuidhs', agus nach treig ſe athair, agus am ma-‘ thair, agus am bheatha mar an ceudhna, cho 'n ‘ feud e bhith, na dheiſciobal agamſa. Tuille fos, ‘ gach uile neach agibhſe nach treig gach uile ni ‘ a'ta aige, cho 'n feud e bhith na dheiſciobal dhamh-‘ ſa.' N. Luc. xiv. 26. 33.

*C.* Caite ſam bheil lagh agus creideamh Crioſd go airid ag ſeaſamh ?

*F.* Anns an da phrimh dhiamhir ſo, eadhon Ao-nachd agus Trionaidh Dea, Feoilghabhail agus Bas ar Slanuighoir.

*C.* Ciod ata Aonachd agus Trionaidh Dea ag ciallucha dh ?

*F.* Tha ſiad ad ciallucha dh, nach bheil ann Dia ach aon nadur diadhaidh ; agus gu bheil ſan aon nadur diadhaidh ceudhna tri pearſana, an t' Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh.

*C.* Cionnas dfheuchas tu ſin ?

*F.* O'n ſgrioptuir. ‘ Oir ata triuir ata deanamh ‘ fiadhnuis air neamh, an t' Athair, am Focal, agus

' an Spiorad Naomh, agus an triuir ſin is aon iad.' N. Eoin v. 7.

*C.* Carſon nach bheil ann ach tri pearſana mhain?

*F.* Do bhri nach bheil toiſach air bith aige an Athair, ni mo tha ſe teachd o phearſa ſam bith eile, tha Mac ag teachd o'n Athair; ata an t' Spiorad Naomh ag teachd o'n Athair agus o'n Mhac.

*C.* Carſon nach bheil na tri pearſana ſin ach nan aon Dia amhain?

*F.* Do bhri nach bheil acaſan nan triuir, ach an t' aon nadur, an t' aon diadhachd, an t' aon cumhachd, an t' aon gliocas, agus an t' aon maitheas ceudhna.

*C.* Creud ata Feoilghabhail agus bas Chrioſd ag ciallucha dh?

*F.* Cialluichidh ſin gu 'n do ghabh an dara pearſa do 'n Trionaidh bheannuichte nadur an duin' air fein; 'ſe ſin re radh, corp agus anam, mar ata againe, agus gu 'n do bhaſaich e air a chrann cheuſaidh chum ar ſaoradh ne.

*C.* Ciod an ni ſam bheil na diamhira ſin cumte?

*F.* Ann a cothar na crois, mar ata i deante leis na Caitholaich: oir an uair chuiras ſinn ar laimh dheas re'r ceann ag radh, ann an ainm, cialluichidh ſinn ann t' aonachd; agus an uair ni ſinn cothar na crois ag radh an Athair, am Mhic, agus an Spioraid Naomh; ata ſinn ag ciallucha dh an Trionaid bheannuichte.

*C.* Cia mar thaiſbeanas cothar na crois feoilghabhail, agus bas ar Slanuighoir?

*F.* Le bhith 'g a chuir ann a cuimhne dhuinne, gu 'n ghabh e nadur an duin' air fein chum bas a fhulàngadh air ar ſon, air an chrann cheuſaidh.

## C A I B. II.

*Creideamh air a minuchadh.*

C. CREUD is creideamh ann?

F. Tha tiodhlacadh Dea, no ſubhailce oſcion nadur air a dortadh aſteach ſan anam, trid an creid ſinn go daingean laidir, nan nithe ſin uil' a thaiſbean Dia duinn' air gach uile doigh agus ſlighe.

C. Am bheil creideamh riachdanach neo feimail chum ſlainte 'n anaim?

F. Tha go deimhin, oir ata N. Pol ag radh 'As 'eagmhais creideimh ni bheil 'n comas Dia a thoi- 'leachadh. Eabh. xi. 6.'—Agus aris, 'Ge b'e neach 'nach creid damnar e.' N. Marc. xvi.

C. Carſon is eigin duinne puinc na creideimh a chreidſin go daingean laidir?

F. Do bhri gu 'n do thaiſbean Dia iad an ti nach feud aon neach mhealladh, no bhith air a mheal-ladh e fein.

C. Ma dh aithas, no ma chuiras e go antoiloil ann amharas ponc air bith do na chreideimh, an caill eiſan an creideamh go iomlan?

F. Go deimhin caillidh e; do bhri gur eigin da'n ſior chreideamh bhith iomlan, agus eiſan a dfhan-uichas ann aon phonc dhiubh; ata ſe ciontach ann na briſeadh na h uile puinc da na chreideimh, tre bhith miochreidſin udharas Dea a 'g an taiſbeanadh.

C. Nach leoir duinne, gach ni ata ſgriobhta ſam Bhibal a chreidſin?

F. Cho leoir, oir is eigin duinn, oſbar air ſin gach uile beuloideas apſtalach chreidſin mar an ceu-dhna.

*C.* Cionnas dfheudas tu ſin dhearbhadh ?

*F.* O'n ſgrioptuir, a ta 'g aithneadh dunne ſeaſcamh go daingean ri beuloideaſa nan Apſtail ag radh—' Uime ſin, bhraithre, ſeaſibh go daingean, ' agus cumibh na beuloideaſan a bha air an teagaſ- ' gadh, dhuibh co ac is ann le focal, no le'r litir ne.' 2 Theſſ. ii. 15.

*C.* Creud an dearbhadh eile tha agad air ſin ?

*F.* Creidh nan Apſtail a 's eigin da gach aon neach a creidſin go daingean ; ge nach bheil i ſan ſgrioptuir.

*C.* Am bheil creideamh amhain, as eagmhais deagh obair air bith, leoir fhoghaintach ſhabhaladh arn anama ?

*F.* Cho 'n bheil; eiſd re Naomh Sheumas ag radh : —' Chi ſibh uime ſin gu 'm ſireanichar duine le oi- ' brigh, agus ni ann le creideamh amhain: oir amhuil ' mar ata an corp marbh as eagmhais an Spioraid, ' mar an ceudhna tha creideamh marbh as eagmhais ' oibrigh.' Agus nach bheil N. Pol ag radh.—' Ge ' do bhithadh agam gach uile gne creideimh, ionas ' agus gu 'n atharrichin ſleiblıte, agus mi gan ghradh ' agam, ni bheil annam ach neoni : agus ge gu chai- ' thin mo mhaoin uile, chum na bochdan bheath- ' achadh ; agus ge do bheirin mo chorp chum a ' loſgadh, agus gan ghradh agam cho 'n bheil tair- ' bhe ſam bith dhamh ann.' N. Sheumas ii. 24. 1 Cor. xiii.

*C.* Ciod an gne creideimh ata feimail chum neach ſam bith fhireanachd ?

*F.* Tha creideamh ag oibreachadh tre gradh ann Ioſa Crioſd—' Oir ann Ioſa Crioſd cho 'n bheil ' eifeacht ſan bith, ann an timchiollghearradh, ' na ann an neo thimchiollghearradh, ach ann crei- ' deamh a dh oibrichas tre gradh. Gal v. 6.

*C.* Creud an dubhailce ata 'n aghai na creideimh ?

*F.* Tha Eireacachd, neo mearachd ann creideamh.

*C.* Creud is Eireacachd ann ?

*F.* Tha mearachd ceanlaidir crofanta fna nithe aige am bheil buintin re creideamh.

*C.* Am peaccadh antromach an Eireacachd ?

*F.* Seadh ga deimhin, do bhri gu bheil i deanamh dealachadh iomlan eadar Dia agus an duine; agus ag treorachadh chum Dia aithach, oir deir Criofd, —' Ach ma dhuiltas e 'n Eaglais eifdeachd, bithadh ' e dhuit mar gheintileach, agus mar phubliocanach.' N. Matth. xviii. 17.

## C A I B. III.

*Criedh nan Apftail air a minuchadh.*

*C.* CIOD i chreidh ?

*F.* Suim ar creideimh ne.

*C.* Co rinn i ?

*F.* Rinn an da Apftail deug.

*C.* Ciod an t'am air an d' rinn iad i ?

*F.* Roimh an dealachadh o cheile chum duchana air leath fan t' faoghal, fhearmonachadh na foifgeul.

*C.* Carfon rinn iad i ?

*F.* Chum agus gu bithadh iad comafach an ceart teagafg ceudhna theagafgadh anns gach uile aite agus duthich do 'n t' faoghail.

*C.* Ciod ata chreidh ag cumail inte ?

*F.* Tha na nithe airid fo uile, a 'ta finne ceangailte chreidfin thaobh Dhea agus na Eaglais.

*C.* Abair an chreidh ?

*F.* ' Creidamh ann an Dia t' Athair, uilechumh- ' achdach Cruthaighoir neimh agustalaimh; agus ann

'Iosa Criosd aon Mhac sa ar Tigharna n', a ghabhadh leis an Spiorad Naomh, a ghinadh o Mhuire na oigh; dfhuling fuidh Phontius Piolaidh; cheusadh, fhuair bas, agus chuaidh iolacadh; chuaidh e sios gu Ifrionn; dheirich e aris air an treas la o nan mairbh; chuaidh e suas air neamh; shuidh e air laimh dheas Dea an Athair uilechumhachdaich, as sin thig e aris thoirt breith air na beothaibh agus nam mairbh. Creidamh anns an Spiorad Naomh, an Naomh Eaglais Chaitholach, cochommunn nan Naoimh, maitheanas nan peaccaidh, eiseirigh an chuirp, agus am bheatha shuthain. Amen.'

*C.* Creud i ceud ponc na creidh?

*F.* Creidamh ann an Dia an t' Athair uilechumhachdach Cruthaighoir neimh agus talaimh.

*C* Ciod is ciall do 'n fhocal sin, creidamh?

*F.* Tha sin ag ciallucnadh, mhead agus, gur eigin dhamh go tean daingean, gan amharas air bith, gach aon ni dfhoillsuich Dia chreidsin agus an cumail.

*C.* Ciod chialluichas sin, creidamh ann an Dia?

*F.* Ciallichich sin, cho 'n e mhaîn gu bheil mî creidsin, gu bheil Dia ann; ach fos gu bheil buintin agam ris, mar ri mo mhaith is fearre, agus mo crioch dheirionach', le carbs' annsa. No air doigh eile gu bheil mi gluasadh da ionnsuidh se tre creideamh, dochas agus gradh.

*C.* Ciod ata focal Athair ag ciallucnadh?

*F.* Cialluichich sin, ceud pearsa na Trionaid uilebheannuichte, neach is e a reir an naduir Athair aoin Mhic ghinte fein dara pearsa na Trionaid bheannuichte: agus trid uchdmhachachd Athair nan uile chriosduidhean maith; agus thaobh Cruthaghadh Athair nan uile chretoira.

*C.* Creud ata focal uilechumhachdach ag ciallu-chadh?

*F.* Tha ſin ag ciallachadh, gu bheil Dia comaſach gach aon ni 's aill leis dheanamh; fos gu bheil e faicin gach uile nithe', gur aithne dha na uile nithe; gu bheil e ag ſdiuradh gach uile nithe.

*C.* Carſon ata ſe air a ghairmadh uilechumhach-dach?

*F.* Chum agus nach gairmamidh aon ni a dfhoill-ſuich e ann teagamh.

*C.* Co e Dia?

*F.* Is Spiorad Dia go neochriochnuidhach iomlan, Cruthaighoir neimh agus talaimh.

*C.* Creud iad buaidhan Dea?

*F.* Siorruidhachd, Doſmuaintuchadh, Dothomh-as, Neochaochlaidachd, Uliechumhachd, Uile-fhioſrachd, Uileleirſinachd, Uilelathreachd, Maitheas, Trocair, Ceartas, agus Freaſdal.

*C.* Ciod ata thu tuigſin tre Siorruidhachd Dea?

*F.* Tuigam, gu bheil Dia ſiorruidh, oir mar is fein bhith e, is e ſin, nach bheil abhar bith aige, ach, ata e ann do bhri gur e nadur bhith ann do ghna: mar nach robh toiſach air bith aige, mar ſin cho bhith deireadh aige. Agus marſo tha ſiorruidhachd Dea ſineadh chum gach uile pairt agus rinn do 'n aimſir: aigeſan ata t'am a chuaidh thart, ata re teachd mar an t'am ata lathair; oir annſa cho'n bheil neoni thart, no re teachd, ach ata gach ni lathair.

*C.* Ciod ata thu tuigſin tre Doſmuaintuchadh Dea?

*F.* Tuigam, gu bheil Dia go mor, agus nach urradh neach air bith ach amhain e fein thomhai-ſeadh no mheaſeadh co e. Tha na beannuichte gan ambaras 'g a fhaicin mar ata e, agus 'g a mhealtin; giodheadh ata'n tuigſin ſa criochnuichte, agus ata

eiſan do ghna go neochriochnuidhach oſcion an tuigſe: ciod ſam bith chi ſiad deth mhordhachd, bithidh fos tuille re fhaicin agus re fhioſrachadh annſa gan crioch.

*C.* Ciod ata thu tuigſin tre Dothomhas Dea ?

*F.* Tuigam, gu bheil Dia dothomhaiſde, ata e anacomaſach aite no rinn air bith ſmaintuchadh anns nach bheil Dia le uile bhith, lathairachd agus a chumhachd: Ata ſe ſna uile aite agus ionad le bhith ſa' thoirt bith da gach uile ni tha ann, agus gluaſadh da gach ni tha gluaſadh—' oir anns an ata ſinn beo, agus ' ag gluaſadh, agus ata ar bith againe'. Tha e anns gach uile tre lathairachd, ſhealladh air gach uile ni tha deante leis mhaih agus leis an olc. Ata e lathair tre cumhachd ſa, ann am mead agus gu bheil gach ni geilleadh dha: agus is iad gach ni toradh agus eifeacht a chumhachd ſin. Mar ſo tha Dia lionadh neamh agus talamh trid a Dhothomhas ſa.—' Caite ' an d' theidh mi o do Spiorad, no caite an teith mi ' o do radharc, ma theidh mi ſuas gu neamh, ata ' thuſa ann ſin, agus ma theidh mi ſios gu Ifrionn, ' feuch ata thuſa lathair.' Salm cxxxviii. 7.

*C.* Ciod ata thu tuigſin tre Neochaochlaidachd Dea?

*F.* Tuigam, gu bheil Dia neochaolaidach: ata gach ni cruthaichte tre nadur caochlaidach; is eiſan amhain ata go ſiorruidh an ceudhna; do ghna gloic, maith agus ceart, agus do gho naomh. Ata e anacomaſach gu 'n chaochlichadh e chum aon ni fuidh fein, oir ann ſin cho bhithadh e na Dia; no chum aon ni coionnann ris fein; do bhri nach bheil aon neach coionnann ris, no chum aon ni tharcis air; bhri gu bheil e oſcion gach uile.

*C.* Ciod ata thu tuigſin trid Uilechumhachd Dea ?

*F.* Tuigam, gu bheil gach cumhachd aige Dia; neo gur eiſan fein gach cumhachd: dfhoillſuich e

ſo ann an chruthachadh neimh agus talaimh; giodh-eadh feudidh e tuille chruthachadh ann aireamh, agus ni's moa gan chrioch ann iomlanachd, na rinn e cheana agus ſo tre chumhachd, as eagmhais coghnamh dara abhair ſam bith; agus mar rinn e gach uile trid an chumhachd fein; feudidh e trid an chumhachd cheudhna, gach atharrachadh agus caochladh a's aill leis dheanamh ſan oibrigh do rinn e, oir ata'n t' Uilechumhachdach fein oſcion a h uile oibrigh ſa.

*C.* Ciod ata thu tuigſin trid Uilefhioſrachd Dea?

*F.* Tuigam, gu bheil Dia uilefhioſrach: is aithne dha na uile nithe, is aithne dha e fein tre ſothuigſin iomlan a bhith neochriochnuidach fein; agus gach ni's urradh farſneachd iomlan cumhaichd uilechomaſaich dheanamh: agus mar rinn e gach ni tha deante, trid a chumhachd fein, ata beacht iomhan gach naduir agus cretoir a rinn ſe aige; agus ata ſe'g an fothuigſin go uile. Oir is eiſan tobar gach eolais agus gliocais; gach ni's aithne dhuinne ſan o Dhia agus tre Dia tha e. Do thuig thu mo ſmuaintean fadh as. Saml. cxxxviii. 2.

*C.* Ciod ata thu tuigſin trid Uileleirſinachd Dea?

*F.* Tuigam gu bheil Dia faicin gach uile ni, agus nach bheil aon ni foluichte air, tha e faicin gach ni chuaidh ſeachadh agus gach ni re teachd, mar no nithe tha lathair.

*C.* Ciod ata thu tuigſin trid Uilelathairachd Dea?

*F.* Tuigam gu bheil Dia lathair air neamh agus air talamh agus anns gach uile ionad agus aite: ionas agus cia b e ſam bith aite anns am bheil ſinn, no cia b e taobh air an d' theidh ſinn, ata Dia ſin, agus ata ann ſin marris uile bhuaidhan diadhaidh ſa, an Diadhachd iomlan, an Trionaid bheannuichte go lear—' Am bith duine foluichte ann aitean uaig-

'neach agus nach faic mise e deir an Tigharna, 'nach bheil mise lionadh neamh agus talamh deir 'am Tigharna.' Jeramias xxiii. 24.

*C.* Ciod ata thu tuigsin tre maitheas Dea?

*F.* Tuigam, gu bheil Dia maith. Is toil am maitheas, maith chophairtuchadh do sluagh eile: agus so rinn Dia do gach cretoir a chruthaich e, ach am maith a thug e do duine, tha e do ghne is oirdeiraiche; oir mar ata Dia gradhachadh an duine chum a fhior mhaith agus a shonais siorruidh sa; thug Dia duinne tiodhlacaidh airid agus oirdeireach chum na crioch so, araon ann ordugh naduir agus grais, mar so thaobh an duin' is gradh, air neo cairdeas maitheas Dea: oir is gradh Dia: marso tha Dia toirt duinne beatha agus bith, agus anns an chrioch bheir e dhuinn e fein, agus leis fein, gach maith ata aige; agus is e thoil sa gu 'm mealleadh sinn e go siorruidh; tuille eile tha se sineadh a mhaitheas sa do gach uile; tairgsin a ghras do gach uile, agus ag tarruing maith o'n olc runaichte duinne le luchd eile, tre domhne a ghliocais agus a chumhaichd sa.

*C.* Ciod ata thu tuigsin tre Trocair Dea?

*F.* Tuigam, gu bheil Dia do riread trocairach; agus mar ata e faicin na truaidhean sin uile leis am bheil daoine buailteach anns am bheatha so; agus maran ni's moa san t'saoghal eile; a tha go fadh ann aghai mhaitheas agus an t' sonais sin a shonruich e air ar son sa: tha se dara cuid ag bacadh nan uilc sin, no 'g ar tarruing asdasan, anns na thuit sinn trid ar coithre fein, no mirun luchd eile: agus is i so trocair. Dfhoillsuich Dia an trocair so do 'n duin', ann an doigh dothomhaisde anns gach ni do rinn se air a shon sa, trid a chruthachadh ann sireantachd agus gras chum teachd ionnsuidh na beatha mbairtheanach: agus ann a shaoradh tre seoilghabhail

agus bas a aon Mhic ſa, o ifrionn, an deidh dhaſan flaitheanas chailleadh tre peaccadh antoiloil; ionas gur mor an t'abhar againe 'g radh, gu bheil a throcrair oſcion a h uile oibrigh ſa.

*C.* Ciod ata thu tuigſin tre Ceartas agus Naomhachd Dea ?

*F.* Tuigam, gu bheil Dia araon ceart agus naomh 'n a h uile oibrigh ; naomh air neamh, naomh air talamh, agus naomh ann an ifrionn fein. Tha ſe ceart araon do 'n olc agus do 'n mhaith ; ag toirt duais do 'n aon, agus pian, no dorain do'n aon eile reir an toilteanas ſa. Giodheadh ata oibrigh a throcair oſcion oibrigh a cheartais ; oir ata throcair ſa dol do gnath roimh a cheartais : agus mhaith e peaccaich iomad uair ; agus thug e rabhadh doibh chum an leaſachadh ma 's buaillead a cheartas. Ach ſan t'ſaoghal eile bithidh go deimhin na h aingidh air am pianadh go brath.

*C.* Ciod ata thu tuigſin tre Freaſdal uilechiotchion Dea ?

*F.* Tuigam, gu bheil freaſdal chiotchion aige Dia thareis air na rinn e go ſonruichte thareis air an duine ; agus mar chruthaich e ſaoghal ; co aige 'm bithadh curram an t' ſaoghail ach aige fein—' Co eile dh ain-' muich e thareis air an talamh, no co ti ſhuidhuich ' e thareis air an t' ſaoghal a rinn e.' Job. xxxiv. 13. Mar trid a chumhachd ſa thug e bith dhuinne, amhuil trid a freaſdal ata ſe coimheadh gach uile bith. Oir, mar is aithne dha ciod ata gach bith ag iarreadh, a reir an naduir, na meadhona chum an toirt ionnſuidh an crioch ; na bacail chum na meadhona ſin ; agus cionnas bhacadh iad ; na truaidhean a dfheudadh tachairt do gach neach fa leath agus na meadhiona chum iad ſan theaſairgin as an olc, agus am maith thoirt doibh ; agus mar ata toil aige Dia maith

ſin cophairtuchadh a runaich e thoirt do gach uile bith 'n an cruthacadh ſa, agus cumhachd a chuir ann an gniomh; is amhuil ſo tha ſe ſolaradh go foghainteach airſon an iomlan. Nois ata 'n ceart freaſdal ceudhna ſin, ata riogheadh thar nan Aingil air neamh, ag ruigſin na beaſdog is lugh a tha bhos. —' Ata do fhreaſdal o h Athair ag riaghluchadh ' gach uile nithe.' Gliocas. xiv. 3. Ach mar nach bheil aon ſam bith comaſach air ſonais, ach na cretoira reaſuntach. O ſo tha e ſoilleir, go bheil freaſdal Dea go airid ag beachdadh air an duine, agus ata 'n freaſdal ſo ſineadh chum corp agus anam, ſholaradh dhuinne maith aimſirail, ach go ſonruichte maith ſpioradail. Jonas gu feudh gach aon neach laidheadh go dionach air freaſdal athairail Dea; nach bith dad air bith dioth orra fuidh leithide ſo fhreaſdal coitchiont, ata ſolaradh go pailte airſon gach uile, nach bheil dearmadach mu maith aimſirail agus ſiorruidh fein.

*C.* Ciod ata thu tuigſin leis an fhocal ſo Cruthaighoir neimh agus talaimh?

*F.* Tuigam, gu d' rinn Dia neamh agus talamh, agus gach uile cretoira a 'ta annta deth neoni, le fhocal amhain.

*C.* Ciod mhothaich eiſan chum an deanamh?

*F.* Mothaich a ghean maith fein e chum iadſan dheanamh; chum agus gu cophairtichadh e e fein araon do Aingil agus do dhaoine, airſon an d' rinn ſe na uile cretoira.

*C.* C'uine chruthaich Dia na h Aingil?

*F.* 'N uair chruthaich e neamh, a bha air an cheud la; oir rinn e ſin lan deth Aingil.

*C.* Cia chrioch airſon na chruthaich Dia iad?

*F.* Chum bhith nam pairtaiche deth ghloir ſa, agus nan luchd coimhaidh againe.

*C.* Cia mar choduichas tu gur iad ar luchd coimhaidh ne ?

*F.* O'n ſgrioptuir, far am bheil Crioſd fein ag radh—' Thugibh an aire, nach dean ſibh taircuis ' air neach do 'n mhuintir bheag ſo, oir deiram ' ribh gu bheil an Aingil ſe air neamh ag faicin do ' ghna gnuis m' Athair ſe a ta air neamh.' N. Matth. xviii. 10.

*C.* Am bheil fios aige na Aingil air ar feim, agus an cluinn iad ar n urnuidhean ?

*F.* Is cinnteach gu cluinn iad ; o na chuir Dia amach iad chum bhith nan luchd coimhaidh dhuinne. Ni tha fos go ſoilleir air a dhearbhadh o'n ſgrioptuir far am bheil e 'g innſeadh, gu 'n ghuidh an t' Aingeal air ſon da bhaille iomlan ag radh ris an Tigharna Dia—' Annſin fhreagair an t' Aingeal an Tigh-' arna, agus a dubhairt e, O Thigharna nan Sloigh ' cia fadha bhithas tu gan trocair dheanamh air Je-' ruſalem agus air aitreabhaich Juda, ann aghaidh ' an robh fearg agad feadh diech blianadh agus tri ' fichadh.' Zach. i. 12.

*C.* Cia ſgrioptuir ata agad airſon urnuidhean ris na h Aingil ?

*F.* An ſgrioptuir ſo, a' ta 'g innſeadh gu 'n d' rinn Jacob air leabe a bhais urnuidh ris an Aingeal, airſon Ephraim agus Manaſſes a dha ogh ſa, 'g radh—' An ' t' Aingeal a theaſairig miſe as gach olc, gu 'm bean-' nuichadh eiſan na h oganaich ſin.' Gen. xlviii. 16. Labhridh ſinne tuille airſo ſan noio artoigal.

*C.* Cionnas thuit Satan agus a chuidh Aingil o 'n ard ſdaid air neamh ?

*F.* Tre peaccadh ceannaireach agus uabhair uabhaſach.

*C.* Co-leis bhithas an learſgrios ſan air a dheanaoh ſuas ? *F.* Le daoine naomha.

*C.* Cia 'n uair, agus co coſlachadh ris na chruthaich Dia an duine ?

*F.* Air an t' ſiao la, agus do reir iomhaigh agus a chofamhalachd fein.

*C.* C' aite ſam bheil an coſamhalachd ſo ag coſeaſeamh ?

*F.* Ann ſo gu bheil aige an duine ſan anam, tuigſe neochorporal no ſpioradalta, agus ſpiorad neobhasmhor mar ata Dia ; agus annſo, mar nach bheil ann Dia ach aon nadur diadha ro ſhimplidh ; agus tri pearſana eiderdhealaichte, mar ſin ni bheil anns an duine ach aon anam neodhealaichte ; agus ata fos ſan anam ſin tri buaidhan eiderdhealaichte, a' ta ſinn ag ainmuichadh an Toil, an Chuimhne agus an Tuigſe.

*C.* Cionnas dhearbhas tu t' anam bhith neobhaſmhor ?

*F.* O'n ſgrioptuir, far am bheil Crioſd ag radh, —' Agus na bithadh eagal na muintir ſin oribh, a ' mharbhas an corp ; ach aige nach bheil comas an ' t' anam mharbhadh.' N. Matth. x. 28.

*C.* Ciod an dearbhadh eil' ata agad ?

*F.* ' Ann ſin pillidh an duſlach chum na cre mar ' a bha i ; agus pillidh an ſpiorad chum Dia o 'n 'd ' thanic e.' Eccles. xii. 7.

*C.* Ciod an ſdaid anns na chruthaich Dia duine ?

*F.* Ann an ſdaid na fireantachd bhunudaſach, agus iomlanachaidh nan uile thiodhlacaidh nadurra.

*C.* Am bheil ſinne fo mhor chomain do Dia air ſon ar cruthachadh ne ?

*F.* Tha ſinne go ro mhor ; ag faicin gu 'n do chruthaich e ſinn ann an ſdaid go foirfe, 'g ar cruthachadh air a ſhon fein ; agus gach uile ni ſam bith eile air ar ſon ſa

*C.* Cia mar chaill ſinn am ſireantachd bunudaſach ſo ?

*F.* Trid eaſumhlachd Adhaimh ann itheadh am mheas toirmeaſghte.

*C.* Creud ann ſdaid ſam bheil ſinn anois air ar breith ?

*F.* Ann an ſdaid peaccaidh gineadh, agus claon chum peaccaidh gniomhach ; agus buailteach leis am bhas.

*C.* Cionnas dhearbhas tu ſin ?

*F.* O fhocal Dea tha 'g radh,—' Uime ſin mar ' thainic peaccadh aſteach do 'n t' ſaoghal trid aon ' duine, agus bas trid am pheaccadh, agus mar ſin ' thainic am bas air na h uile dhaoine, do bhri gu ' 'n do pheaccaich iad uile.' Rom. v. 12.

*C.* Am baſichadh an duine go brath nam mairthcadh e gan pheaccadh a dheanamh ?

*F.* Cho bhaſichadh e go deimhin, ach bhithadh e air a choimheadh beo, tre craobh na beathaidh agus bheirtadh e beo chum compantas ſona nan Aingil.

## AN DARA PONC NO ARTOIGAL.

*C.* ABAIR an dara earrunn ?

*F.* Agus ann Ioſa Crioſd aon Mhic ſa ar Tigharna ne.

*C.* Co air ata 'n earrunn ſo labhairt ?

*F.* Air an dara pearſa don Trionaid bheannuichte, ſam bheil ſinne fos ag ereidſin, agus ag cuir ar n earbs agus ar dochas.

*C.* Co e dara pearſa ?

*F.* Aon Mhac Dhea n Athair, an ti tha na Dhia fior agus na dhuine fior, ſan aon phearſa Ioſa Crioſd.

*C.* Cionnas dhearbhas tu ſin ?

*F.* O 'n ſgrioptuir a deir—' Anns an toiſach bha ' 'm focal, agus bha am focal maille re Dia, agus b' e ' Dia am focal . . . . Agus rinnadh am focal na ' fheoil, agus ghabh e comhnuidh 'n ar meaſg ne.' N. Eoin i. 1. &c.

*C.* Ciod an dearbhadh eile tha agad ?

*F.* Dearbhadh ſo; o Naomh Pol a deir—' Neach ' air bhith dha ann an cruth Dea, cho do mheas e ' na reubuin e fein bhith coionnann re Dia. Ach ' chuir ſe e fein ann neomheas ; agus ghabh ſe air ' fein dreach ſeirbhaiſaich, agus rinnadh e ann coſ-' las dhaoine ; agus air dha bhith air fhaighail ann ' cruth mar dhuine.' Phil. ii. 6, 7, 8.

*C.* Carſon ghlac Dia am Mac naduir an duine ?

*F.* Chum an duine cailte ſhaoradh agus ſhabhaladh.

*C.* An robh Feoilghabhail Mhic Dea feimail agus riachdanach chum na crioch ſo ?

*F.* Bha, ann an doigh ; do bhri gu 'n robh ar cionta ſa air doigh airid go neocriochnuidhach ann aghai Dhea, air doibh bhith ann aghaidh a mhaitheas neochriochnuidhach ſa. Uime ſin dh iarr iad co-leaſachadh go mor agus nach feudadh aon neach ach Dia mhain agus eiſan a rinnadh na dhuine dhean-amh ſuas.

*C.* Ciod an dearbhadh eile tha agad, airſon feima-lachd Feoilhabhail Chrioſd ?

*F.* Do bhri gu bheil Dia ann fein na ni go ſpio-radalt agus go ſimplidh : mar aomadh e a mhordh-achd dho ranſuichte fein; chum lughadh ar comais mothachal ; ann a throcair; le bhith air a dheanamh na dhuine 's gann b'urradh aon do na milte eolas ghabhail air aon ni go ceart dethſan, no'n lorg ſin ni 'm bithadh aon neach comaſach air eiſan ghradh-achadh agus ſeirbhais dheanamh dho mar bu choir.

doibh; an ni is e na meadhona feimail chum ar ſlainte. O nach bheil neoni go efeacht air a mhiannuchadh, nach bheil air tus go maith air a thuigſin.

*C.* Ciod an ſochair ata againe trid eolas Dea deante na dhuine?

*F.* Laſidh e ſinn le mor gradh do Dia, ti nach b' urradh nadur an duin' arduchadh na bu mhoa, no tuille graidh fheuchin do 'n t', ſaoghal, no aon Mhac ionmhuin fein chuir 'g a ſhabhaladh ann ar feoil.

*C.* Ciod ata ainm Joſa cialluchadh?

*F.* Tha e cialluchadh an Slanuighoir—' Agus ' bheir thu Ioſa dh ainm air, oir ſaoridh ſe a phoball ' fein o 'm peaccaidh ſa.' N. Matth. i. 21.

*C.* Am bheil onoir airid air bith dligheach do'n ainm ſin?

*F.* Tha gu deimhin, do bhri, gur e ainm Dea deante na dhuine, is airde ata ann.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh ſin?

*F.* O 'n ſgrioptuir far ann deir ſe—' Dh arduich ' Dia e go ro ard, agus thug ſe dh 'a ainm oſcion gach ' uile ainm. Chum ann ainm Ioſa gu 'n lubadh gach ' uile glun do na nithe ata air neamh, &c. Agus gu ' 'n aidmhaladh gach teanga gur e Ioſa Crioſd an ' Tigharna.' Phil. ii. 9.

*C.* Creud an dearbhadh eile tha agad?

*F.* Do bhri—' Nach bheil ainm air bith eile fuidh ' neamh, air a thoir do dhaoine, tre 'm feud ſinne ' bhith air ar ſabhaladh.' Gniomh. iv. 12.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh, gur eigin duinne lubadh aig cluintin ainm Ioſa?

*F.* O 'n ſgrioptuir ag radh—' Ann ainm Ioſa ' lubidh gach uile glun do na nithe a ta air neamh; ' agus do na nithe a 'ta air an talamh; agus do na ' nithe a 'ta fo 'n talamh.' Phil. ii. 10.

*C.* Ciod is ciall do 'n ainm Iosa ?

*F.* Cialluichidh e unghte.

*C.* Carson bha e air a ainmuichadh unghte ?

*F.* Do bhri gu 'm bu Shagart, Faidh agus Riogh e; agus doibhsin buinidh an t' ungh.

*C.* Ciod ata na focail sin aon Mhic san ar Tigharna n' ag ciallucdadh ?

*F.* Cialluichidh iad; gur e Iosa Criosd aon Mhac nadurra Dea 'n Athair, air a ghineadh, mar is Dia e, tre, agus do 'n Athair cheudhna, o 'n uile shorruidhachd, aseagmhais mathair; agus air an abhar sin coionnann agus cobhrioghach ris an Athair; agus do lorg sin Cruthaighoir uilechumhachdach neochriochnuidhach, agus ar Tigharna sa, agus Tigharna gach uile nithe eile, mar ata 'n t' Athair.

## AN TREAS ARTOIGAL NO PONC.

*C.* CREUD i an treas earrunn no artoigal?

*F.* A Ghabh leis an Spiorad Naomh, do ghineadh o Mhuire na oigh.

*C.* Ciod ata sin ag cialluchadh, a ghabh leis an Spiorad Naomh ?

*F.* Ata sin ag cialluhchadh, gu 'n do ghabh an dara pearsa do 'n Trionaid beannuichte feoil deth Mhuire na oigh, ni an, tre ginealach daona; ach trid obair an Spioraid Naomh.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh sin ?

*F.* O 'n sgrioptuir—' Feuch dubhairt an t' Ain-' geal, gabhidh tu ann do bhroinn ? agus beiridh tu ' Mac, &c. Thig an Spioraid Naomh, agus cuiridh ' cumhachd an ti a's airde sgail ort.' N. Luc. i. 31. 35.

*C.* Ciod ata thu tuigſin leis na briathran ſin do ghineadh o Mhuire na oigh ?

*F.* Tuigam leo gu 'n robh Crioſd air a bhreith o 'n oigh aig meadhon oidche ann an ſtabull bochd aig Bethleheam, eadar damh agus aſail.

*C.* Carſon aig meadhon oidche ?

*F.* Chialluchadh gu 'n d' thainic ſe thoirt air falbh dorchadas ar peaccaidh ne.

*C.* Carſon aig Bethleheam ?

*F.* Do bhri, gu 'm b' i ceann chathair teaghalaich Dhabhi, agus bha Crioſd do Sliochd Dhabhi.

*C.* Carſon ann a ſtabull pochd ?

*F.* Cholionadh an ſgrioptuir a deir—' Aithnichar ' thu o Thigharna eadar da bhiaſda.' Habac. i. 2. do reir na ſeptuagin.

*C.* Ciod ata breith Crioſd ag ſochairadh duinne ?

*F.* Ata 'g iomlanadh anninne, Creideamh, Dochas, agus Gradh.

*C.* Ciod ata ſin ag cialluchadh ; air a ghineadh o Mhuire na oigh ?

*F.* Cialluichidh ſin, gu robh ar Bantigharna ſa na h oigh, cho 'n an amhain roi ſin, ach fos ann, agus an deidh a laidh ſiubhla mar an ceudhna.

## AN CEATHRO ARTOIGAL NO PONC.

*C.* CREUD i an ceathro ponc no earrunn !

*F.* Do dfhuling fuidh Phontius Pilaidh cheuſeadh fhuair bas, agus chuaidh iolacadh.

*C.* Ciod ata thu tuigſin le, dfhuling e fuidh Phontius Pilaidh ?

*F.* Tuigam gu 'n dfhuling Crioſd cradhan agus pianta geur fuidh an Uachdaran aingidh Pontius Pilaidh, an deidh beatha phiantach agus goirt feadh tri blianadh deug thar fichadh.

*C.* Cia 'n uair thoiſaich na fulangaiſa ſo?

*F.* Ann garadh Gethſemane; ionas agus mar thoiſaich am peaccadh anns an gharadh leis an cheudh Adhamh; mar ſin gu-'n toiſichadh fos gras leis an dara Adhamh.

*C.* Creud na pianta ſin a dfhuling e?

*F.* Dfhuling e fallus fuileach, ſgiurſeadh aig am phoſta, culidh no truſcan parpi, crunn droighneach; an t' ſlat ſhuaithcheontas, giulanadh a chrainn cheuſaidh agus iomad nithe eile.

*C.* Ciod ata thu tuigſin leis an fhocal ſin cheuſeadh e no bha air a cheuſeadh?

*F.* Tuigam gu 'n robh Crioſd air a chuir ris an chrann cheuſaidh le tairgnean eadar da mhearlach air ſon ar ceannaircas; agus ar cionta chum ar ſaoradh ne.

*C.* Am bheil e laghail onoir no urram thoirt do chrois Chrioſd?

*F.* Tha le onoir iochdaranach, do bhri gur cuimhnachan airid i, air bas ar Slanuighoir; agus ata i air a gairmadh ſan t' ſoiſgeul cothar Mhic an duin: —' Agus ann ſin faillſuichar cothar Mhic an duine ' ann neamh, agus ni uile treibhe na talmhain bron.' N. Matth. xxiv. 30.

*C.* Ciod an reaſun eile tha agad air ſon ſo?

*F.* Do bhri gu b' i chrois an altair choiſreaghte air an d' thug Crioſd a corp fein ſuas ann iobairt air ſon ar ſaorſin.

*C.* Ciod an ſgrioptuir ata agad airſon ſin?

*F.* ' Nar leigeadh Dia gu deanin ſe uail ach ann ' crois ar Tigharna Ioſa Crioſd,' deirſe N. Pol. Agus aris ata ſe 'g radh,—' Oir ata moran ag glua-' ſadh, mu 'n do labhair mi ribh go minic, agus mu ' m bheil mi nois eadhon ag gul ag labhairt ribh, ' gur naimhdean iad do chrois Chrioſd, d' an crioch

'deirionach bhith air an ſgrioſadh.' Agus airis o'n Faidh Ezel. far am bheil ſinn ag leabhadh,—'Iadſan a bha cotharaichte le cothar na Litir T. (ni b' 'fioghair air crois Chrioſd) gu robh iad agus iadſan 'amhain a bha cotharaichte air an ſabdaladh o'n 'Aingeal mhillaidh.' Cal. vi. 14. Phil. iii. 18. Ezel. ix. 4.

*C.* Am b' e gnathach nan ceudh crioſduidhean, iad fein chotharachadh le cothar na crois, mar ata na Caitholaich ag deanamh an diugh?

*F.* Bu ghnathach leo go deimhin araon urram thoirt d'i agus iad fein chotharachadh lea go crabhach. Agus air an abhar ſin deirſe N. Dioniſius ſan dara linn,—'Tha cothar na chrois go mor air onora-'chadh; agus gu bheil i go tric air a gnathachadh 'araon anns am Baiſde agus ſna ſacramaidean eile.' L. 2. Eccleſ. Hierar.

*C.* B' e ſin fos gnathach an treas linn?

*F.* B' e gan amharas, oir deirſe Tertullian aon deth Athreacha na linn ſo,—'Aig gach uile teachd aſtigh 'agus ag dol amach; an tra chuiras ſinn oirn ar n' 'aodhach n' ar broga; 'n uair nigheas ſinn ſinn 'fein, an uair ſhuidhas ſinne ſios gu bord; an tra 'laſas ſinn coinneal, an uair theidh ſinn gu leabe; 'ciod air bith is deanadas dhuinne; tha ſinn ag dea-'namh cothar na chrois air ar clar aodhain ne.' L. de corona Milit. c. 3.

San linn ſo fos deir Origines thaobh cothar na crois.—'Tha iadſan amhain air an coimheadh leis 'an Aingeal ata cotharaichte leis an cothar Tau, is 'e ſin cothar na crois; uime ſin, togamid ſuas ar 'lamha ſa gu neamh ann cos-las na crois; aig faicin 'gu bheil na Diabhail air an antromachach, an uair 'gheibh iad ſinn mar ſo air ar n armadh.' Hom. viii.

*C.* Am b' e fo fos gnathach an cheathro linn ?

*F.* B' e go deimhin ; oir deir N. Cyril dh' Jerufaleim fan linn fo,—' Na gabhamid naire as a chrois ; ' ach ma dfholichas aon neach i, dean thufa go folluis cothar na crois air t' aodhain ; chum air da ' na Diabhail, bratach do riogh fhaicin, gu bith ballchrith orra, gu 'n dean iad cabhag air falbh.' Catec. iv. de vita chriftiana.

San linn cheudhna, deir N. Jeroim.—' Tha finn ' ag guidheadh ort o Thigharna, air duinne bhith ' air ar coimheadh tre cothar na crois, agus air ar ' dionadh le coghnamh fa ; gu toill finne bhith air ar ' faoradh o h uile cheilg an Diabhail.' In Pfal. v. 8.

*C.* Na ghnathaich creidmhaich no cuigo linn cothar na crois mar an ceudhna ?

*F.* Ghnathaich iad. Oir deir N. Auguftin : —' Mar bith cothar na crois go maith air a cuireadh ' ri clar aodainan nan Creidmhaich ; marris an ' uifge leis am bheil iad air an athnuadhachadh, ni ' 'm bheil na nithe fin go ceart air am minifdralachadh.' Tract. cxviii. in Joan. O fo faicibh, O naimhdean crois Chriofd ; cia fean an gnathach, cia crabhach an nos iad fein chotharachadh le cothar na crois, air da na ghnathach a bhith air a fhineadh nuas mar ni diadhaidh o h athair gus am mac o h am Chriofd gus an diugh.

*C.* Ciod is ciall do 'n fhocal fin marbh, no fhuair e bas ?

*F.* Tha e ciallucliadh gu 'n dfhuling Criofd bas firinach agus cinnteach.

*C.* Carfon bha e riachdanach no feimail gu 'm bafichadh e ?

*F.* Thaifbeanadh, gu robh cumhachd a bheatha fein aige ; agus gu 'n d' thug e fuas i go deonach air ar fon fa, air dhafan bhith laidir agus neartor.

*C.* Carson bhasaich e ag cromadh a cheann sios ?

*F.* Chialluchadh a h umhlachd sa do Athair s' ann a gabhail a bhais nairach sa.

*C.* Ciod is ciall do sin, chuaidh iolacadh ?

*F.* Tha sin ag cialluchadh gu 'n deachaidh a chorp alain a chuir ann an nuadh uaigh ; agus gu 'n robh e air iolacadh le mor onoir, mar dh' innis am Faidh. Isaias xi. 10.

## AN CUIGO PONC NO ARTOIGAL.

*C.* CREUD i cuigo earrunn ?

*F.* Chuaidh e sios Ifrionn, dh eirich e aris air an treas la o nam mairbh.

*C.* Ciod ata sin ag cialluchadh, chuaidh e sios Ifrionn ?

*F.* Cialluichidh sin, go luath agus bha Criosd marbh, gu 'n deachaidh anam beannuichte sa sios gu Limbo; shaoradh nan Athreacha Naomh o bha ann sin.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh sin ?

*F.* O 'n sgrioptuir a deir, oir air da Chriosd bhith marbh—' Thog Dia suas e, air dha piantan am ' bhais fhuasgaladh, do bhri nach robh e 'n comas ' gu 'n cumtadh eisan leis.' Aris—' Do bhri nach ' fag thu 'm anam ann ifrionn, ni mo dfhuilingas ' tu do d' Naomh aon gu faic se truailleachd.' Gniomh. ii 24. 27.

*C.* Ciod an dearbhadh eile ata agad ?

*F.* So—' Air dol suas da ann aird ; thug e bruid ' am braighdeanas : agus thug se tiodhlacadh do ' dhaoine. Noise gu 'n deachaidh e suas, creud e, ' ach gu 'n deachaidh e air tus sios gu ionadan ' iochdaranach na talmhain ?' Ephes. iv. 8, 9.

*C.* An deachaidh aon neach air bith riamh ſuas gu neamh roi teachd Chrioſd chum an t' ſaoghal?

*F.* Cho deachaidh aon air bith, oir bha nan Naoimh a fhuair bas ann gras Dea roi teachd Chrioſd, air an coimh eadh ann Limbo, mar ann ionad fois agus taimh gu am teachd Chrioſd.

*C.* Ciod an dearbhadh ata agad air ſin?

*F.* 'Cho deachaidh aon neach ſuas gu neamh, 'ach an ti thainic anuas o neamh, eadhon Mac an 'duine a ta air neamh.' N. Eoin. iii. 13.—Labhair Crioſd na briathran ſo mancuairt do cheithair mile blianaidh an deidh cruthachadh an t' ſaoghail: nois a reir a bhriathran fein, cho deachaidh aon neach roimh an am ſin riamh flaitheanas; agus mar deachaidh aon riamh fhlaitheanas roi bas Chrioſd; cait an robh na firinaich a fhuir bas roi teachd Chrioſd. Cho robh iad air neamh; air ata Crioſd ag radh nach deachaidh aon neach riamh ſuas gu neamh roimh a theachd ſa: cho robh aid ann Ifrionn, oir bu Naoimh agus b' firinaich iad; agus cho 'n e Ifrionn ionad nan Naoimh: Uime ſin is eigin gu 'n robh iad ann Limbo no 'n ionad fois agus taimh ag feithcadh re teachd Chrioſd.

*C.* An deachaidh e fos ſios gu Purgadoir, chum an dream a bha ſin ſhaoradh no fhuaſgaladh?

*F.* Chuaidh e gan amharas ſios ann ſin a reir nam briathran ſin—'Air da Crioſd bhith air a chuir gu 'bas ſan feoil. Thainic e ann Spiorad, agus ſhear-'monaich e do na Spioradan a bha ann prioſun; 'a bha eaſumhal; ann laithe Noa, am feadh 'ſa bha an airc 'g a ulluchadh no 'g a togail.' 1 Peadar iii. 19, 20. Faic tuille air ſo ann artoigal am phurgadoir fogus do 'n deiread.

*C.* Ciod ata thu tuigſin le ſin, dh eirich e aris air an treas la o nam mairbh?

*F.* Tuigam le ſin, an uair bha Crioſd marbh; re cuid do tri laithe, gu 'n do thog e ſuas a chorp beannuichte air an treas la o nam mairbh: ni is e Diadomhnuich.

*C.* Carſon nach d' eirich e na bu luaidhe?

*F.* Dhearbhadh gu 'n robh e do rireadh marbh, agus fos cholionadh na fioghairan a bha ma thiomchioll fein.

*C.* Na ghabh Crioſd air fein gach pairt do chorp aris?

*F.* Ghabh e airais go deimhin, eadhon an deur bu lugha deth fhuil phrioſoil ſe; agus gach folta ſgaoilte a chinn.

*C.* Carſon chum ſe air fein cotharan a chreachda naomh?

*F.* Chum naire chuir air anacreideamh dhaoine, agus chum an taiſbeanadh go minic dha Athair Naomh ſa, mar choreite air ar ſon ſa.

*C.* Ciod an ſochair a ta againe tre 'n Eiſeirigh?

*F.* Ata i daingnachadh ar creideamh agus ar dochas, gu 'n eirich ſinne fos aris o 'n bhas—' Oir ' ata fios againe, an ti a thog an Tigharna Ioſa; gu ' 'n tog e ſinne fos ſuas tre Ioſa.' i. Cor. iv. 24.

## AN SIAO PONC NO ARTOIGAL.

*C.* CREUD i an ſiao ponc no earrunn?

*F.* Chuaidh e ſuas air neamh, ſuidhidh e air deas laimh Dhea an Athair uilechumhachdach.

*C.* Ciod ata ſin ag cialluchadh, chuaidh e ſuas air neamh?

*F.* Cialluichidh ſin gu 'n deachaidh, Crioſd ſuas chum neamh, air doigh bhuadhal, tre mhor chumhachd fein an deidh comhradh dheanamh maille re

Dheiſciobail, ag teagaſgadh d'ioibhſe nithe neamhaidh re da fhichadh la an deidh Eiſeirigh ſa.

*C.* Co la air an deachaidh e ſuas air neamh ?

*F.* Air la na Deaſghabhail

*C.* Ciod an t' ait' o deachaidh e ſuas ?

*F.* O mhullach ſliabh nan oluibh far am bheil ſeala no lorg a choſan re fhaicin gus an la diugh.

*C.* Carſon o ſin ?

*F.* Chum agus, far na thoiſaich e re bhith air ioriſlachadh tre phais no fhulangas ; ann ſin fos gu 'n toiſichadh e bhith air arduchadh.

*C.* Co an ſealladh ſan deachaidh e ſuas ?

*F.* Ann an ſealladh a dheagh Apſtail agus a dheiſciobail fein—' Thogadh ſuas e, agus iadſan 'g a ' fhaicin agus thug neul as an ſealladh e.' Gniomh. i. 1.

*C.* Creud an doigh air an deachaid e ſuas ?

*F.* Ag toghail a laimha ſan, agus 'g an beannuchadh.

*C.* Carſon a deirar, chum neamh ?

*F.* Tharruingadh ar criodheacha chum neamh air a dheidh ſa—' Uime ſin ma dh eirich ſibhſe ' maille re Crioſd iarribh na nithe ata ſhuas far am ' bheil Crioſd 'na ſhuidhe aig deas laimh Dea.' Col. iii. 1.

*C.* Ciod ata thu cialluchadh le ſin ſuidhidh e aig deas laimh Dea ?

*F.* Cho 'n bheil mi tuigſin le ſin, ann doigh air bith, lamha no coſan air bith bhith aig Dea 'n Athair, oir is Spiorad e aige nach bheil corp ; ach tuigam gu bheil Crioſd mar aon ris an Athair ann an cumhachd agus mordhachd, mar is Dia e, agus mar is duin e, gu bheil e ſan ghloir chruthaichte is airde air neamh.

## AN SEACHDO PONC NO ARTOIGAL.

C. CREUD i an ſeachdo ponc?

F. O ſin thig a aris thoirt breith air na beothaibh agus nam mairbh.

C. Ciod ata thu tuigſin leis an artoigal ſo?

F. Tuigam gu 'n tig Crioſd air an la dheirionach o neamh, thoirt breith air gach uile dhaoine reir an oibrigh ſa.

C. Am bheil gach duine tachairt re breitheanas ſhonruichte aig am a bhais ſa?

F. Tha go deimhin: ach anns am bhreitheanas choitchion, theidh breith thoirt oirne, cho 'n ann amhain ſan anam, mar aig ar bas, ach fos 'n ar cuirp ſa.

C. Carſon ata ſin feimail?

F. Chum agus mar bha Crioſd go folluiſach air a dhuiltadh, gu 'm bithadh e go folluiſach ann ſin air aidmhaladh mar an ceudhna; chum mor aoibhneas agus gloir a chairdean fein; agus fos gu mor naire naimhdean ſa.

C. Cionnas ata thu dearbhadh gu 'n d' thugadh do gach neach ſam bhreitheanas ſo a reir oibrigh ſa?

F. O'n ſgrioptuir a deir,—' Is eigin duinn uile ' bhith air ar nochdadh ann lathair cathair bhreith- ' eanais Chrioſd; chum agus gu faidh gach neach ' na nithe a rinn e ſan cholain, a reir an ni do rinn ' e, ma's maith no olc e:' Agus aris,—' Oir thig ' Mac an duine ann gloir an Athair maille r'a Aingil ' ſa; agus ann ſin bheir e do gach neach a reir a ' ghniomhara ſa.' Cor. v. 10. N. Matth. xvi. 2, 7.

C. Am bheil toilteanas air bith ann deagh oibrigh?

*F.* Tha ſin annta go deimhin; do reir ſin,—' Feuch
' thigam go aith-ghear, agus mo luchd ſathair maille
' rium a thoirt dha gach neach a reir a ghniomhara
' ſa.' Taiſb. xxii. 12.

*C.* Ciod na cotharan a theidh roi ſin?

*F.* Caillidh an ghrian agus ghealach an ſollus, bith cogaidh, goirte, daorſe, agus plaighan ann, agus crith talmhunna ann iomad aite.

*C.* Creud an t' achd no doigh air an tig Crioſd chum breitheanas?

*F.* Ann mor chumhachd agus moramhlachd air a chuartuchadh le ioma Sloigh dh' Aingil.

*C.* Co iad air an toirar breith?

*F.* Air ſliochd an duine go iomlan.

*C.* Creud iad na nithe, air an toirar breith?

*F.* Air ar ſmuaintean ar air briathran, agus air ar gniomhara ſa, eadhon gu 'n uigh na ruin is diamhcraiche ſan anam.

*C.* Co chaſaidas ſinn?

*F.* Na Diabhail, agus ar coguiſa fein, anns am bith, gan mhoil gan 'ſdad ar 'n uile Smuaintean ar briathran agus ar gniomharan air an taiſbeanadh, agus air an chuir go folluiſach ann an ſealladh an t' faoghail uile.

*C.* Cionnas ſhuidhichar na firinaich agus na h aingidh air an la ſin?

*F.* Bithidh na firinaich ſuidhaichte air a laimh dheas agus na h aingidh air a laimh chli.

*C.* Creud i binn nam firinaich aig an la ſin?

*F.* ' Thigibh a ſhluagh ata beannuichte le m' Ath-
' air ſe, ſealbhichibh mar oighreachd an rioghachd
' a' ta air a deaſachadh duibh o leagadh bunachar
' an domhain.' N. Matth. xxv. 34.

*C.* Ciod am bith binn nan aingidh?

*F.* ' Imichibh uam a ſhluagh malluichte, dh ionn-

'suidh an teine shiorruidh, a dh ull'uichadh do 'n 'Diabhal agus d' a h aingil sa: Oir bha mi ocrach, 'agus cho d' thug sibh dhamh deoch. &c. Agus 'imichidh iadsan chum pianais siorruidh; ach 'na firinaich chum na beatha mairtheanach.' N. Matth. xxv. 41. &c. Faicibh o so cia mor bhithas cuidthrom am deagh obair aig an la sin.

*C.* Carson ata e air a chuir ris na beothaibh agus nam mairbh?

*F.* Chialluchadh gu 'n toir Criosd breith cho 'n ann amhain orrsan ata beo aig am theachd sa, ach fos orrsan a bha ann am bith o chruthachadh an t' saoghail; mar an cheudhna leis nam beothaibh ata na h Aingil agus na Naoimh air an tuigsin, leis nam mairbh ata air an tuigsin na Diabhail agus anama damta.

## AN T' OCHGO PONC NO ARTOIGAL.

*C.* CREUD i an t' ochgo earrunn?

*F.* Creidamh anns Spiorad Naomh.

*C.* Co air ata an artoigal so labhairt?

*F.* Mu 'n treas Pearsa do 'n Trionaid bheannuichte; anns am bheil sinne fos ag creidsin agus ag cuir ar dochas ann; ti tha teachd o 'n Athair agus am Mac: agus is eisan an t' aon Dia ceudhna marriu neodhealaichte ann neoni, ach ann Pearsa.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh sin?

*F.* O 'n sgrioptuir ata 'g innseadh;—'Gu bheil 'triuir ata deanamh fiadhnuis air neamh, an t' Ath'air, am Focal, agus Spiorad Naomh; agus an 'triuir sin is aon Dia iad.' 1 Cor. v. 7.

*C.* Carson ata an t' ainm Spiorad Naomh air a thoirt do 'n treas pearsa; o'n tha na h Aingil fos nan Spioraid, agus naomh?

*F.* Do bhri, gu bheil eiſan marſin tre nadur agus iadſan marſin amhain tre cophairtuchadh agus rainn phairt.

*C.* San chuidh is lugha, carſon nach buineadh an t' ainm ſin do 'n da phearſa eile ?

*F.* Do bhri gu bheil iadſan air an aithneadh trid ainmean iomchuidh an Athair agus Mhic ; ach cho 'n bheil ainm ceart agus iomchuidh airſon an Spioraid Naomh.

*C.* Creud an riochd anns an do thaiſbean an Spiorad Naomh e fein do dhaoine ?

*F.* Ann an riochd no cruth calmain ; chialluchadh an glaineadh agus an neochiontas a ta e 'g abhradh ann ar 'n anama ; agus ann a cruth noil ſhoilleir, agus teanga teingha : chialluchadh an ghradh, a ta ſe toirt amach 'n ar criodheacha ſa ; agus fos tiodhlacaidh nan teanga : agus o ſo 'ta ſe air a chinmhioladh fo na fuirm ſin.

## AN NAOIDHO PONC NO ARTOIGAL.

*C.* CREUD i an naoidho ponc ?

*F.* Creidamh anns an Naomh Eaglais Chaitholach, Cochommunn nan Naoimh.

*C.* Ciod ata thu tuigſin le ſo ?

*F.* Tuigam, gu bheil Eaglais aige Crioſd air an talamh ; a dhaingnaich e 'n a fhuil fein, agus gu 'n dh ordaich eiſan duinn, an Eaglais ſin chreidſin anns gach uile nithe aige am bheil buintin re creideamh.

*C.* Ciod an gne creideimh leis an eigin duinne creidſin ?

*F.* Leis an cheart creideamh leis am bheil ſinn ag creidſin Ioſa Crioſd a fear nuadh poſaidh ſa Mac Dea, ſe ſin re radh le creideamh dhiadhaidh ; ach

leis an dealachadh ſo ameaſg nithe eile; gu bheil ſinn ag creidſin ann Dia; ge gu bheil ſinn ag creidſin na Eaglais, giodheadh cho 'n bheil ſinn go iomchuidh ag creidſin anns an Eaglais. Tha ſinn ag creidſin ann Dia mar chuſbair deirionach ar creideimh; anns an Eaglais mar ni air a thaiſbeanadh agus air a theagaſgadh le Dia.

*C.* Creud i 'n Eaglais?

*F.* 'Si 'n Eaglais Cochruinnuchadh nan Creidmhaich uile fuidh Ioſa Crioſd an Ceann neofhaicſinach ſa agus am Papa a Comharba n' a fhear ionaid air talamh.

*C.* Creud e ann ſin, creideamh anns an Eaglais?

*F.* Chreidſin ſan Eaglais Chaitholach, cho 'n e mhain ann chreidſin, gu 'n robh Eaglais ann aige Crioſd ſan am chuaidh ſeachadh, no gu 'm bith i ann ſan am re teachd; ach gu bheil leithaid do Eaglais anois ann, agus do ghna ann am bith; a 'ta ſinne ceangailte chreidſin, eiſdachd; agus fos d' a bheil ſinne ceangailte bhith umhal anns gach uile nithe aige am bheil buintin re creideamh. Iadſan nach geill d' a teagaſg, agus udharas, a ta ſiad uile ann taobh amuigh deth Cochommunn ſa; mar ata Paganaich, Anacreidmhaich, Turcaich, Iudhaich, Eireacaich, agus Luchd ſagraidh o 'n Eaglais no Sgiſmadaich.

*C.* Creud iad cuid na rainn airid no Eaglais?

*F.* 'Siad cuid no rainn airid na Eaglais, Papa no Ardcheann, Eaſbuigean, Aodhairean no Buachaillean, agus Neochleiraich no Tuath.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh, gu bheil Eaſbuigean ann a reir orduigh diadhaidh, no air an ordachadh le Dia?

*F.* O'n ſgrioptuir a deir,—' Thugibh an aire ' dhuibh fein, agus do 'n treud uile, air na ſhuidhaich

'an Spiorad Naomh ſibh 'n ar Eaſbuigean riagh-
'luchadh no bheathachadh Eaglais Dea a chean-
'naich e le fhuil fein.' Gniomh. xx. 28.

## ARDCHEANAS A' PHAPA.

*C.* CREUD e bhar teagaſg mu 'n phonc ſo? *F.* Gur e Papa no Eaſbuig na Roimh Foi-cheimnuichoir N. Peadair, agus Ceann fhaicſinach uile Eaglais Dea; agus Comharba no fear ionaid Chrioſd air talamh.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gu b' e N. Peadar Ceann faicſinach na Eaglais; agus Prionſa na Ap-ſtail?

*F.* Marſo, tha uachdranachd agus inmhe airid neirt agus buanſheaſaimh aige ſteigh no bunachar an toiſach air chuid eile deth toghail a ta air a lea-geadh air; agus is e 'm Buachaille Ceann a threud ſa, agus ata ſe oſcion a Chaoraich ſa. Ach b 'e N. Peadar, am foigſe air deidh Chrioſd fein, ſteigh no bunachar na Eaglais uile, agus b' e Buachaille na treud go iomlan. Air an abhar ſin bha aige N. Peadar, am foigſe air deidh Chrioſd, uachdranachd thareis air an Eaglais uile, agus b' e Ceann na treud go iomlan e, agus oſcion nan caoraich eile uile; agus do 'n aireamh ſin bha chuid eile do na Apſtail.

*C.* An dearbh thu o'n ſgrioptuir, gu b' e N. Pea-dar, am foigſe air Crioſd, Ceann faicſinach na Eag-lais, agus Comharba Chrioſd air talamh?

*F.* Dearbhidh me, O na briathran a labhair Crioſd ri Peadar ag radh,—' Gur tuſa Peadar, (is e ſin re
' radh gur tuſa charraig), agus air a charraig ſo
' togidh miſe m' Eaglais ſa, agus cho tabhair geatan
' Ifrionn buaidhe uirre.' N. Matth. xvi. 18. Tha

thu faicin o ſo gu b' e N. Peadar bunachar no ſteigh fhaicſinach na Eaglais fuidh Crioſd; agus ann lorg ſin, gu 'n b' eiſan Ceann folluiſach na Eaglais agus Comharba no fear ionaid Chrioſd air talamh.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu b' e N. Peadar trid ordachadh Chrioſd, Buachaille nan Buachaillean, agus Aodhaire nan Caoraich?

*F.* O'n ſgrioptuir, far am bheil ſinn ag faicſin, gu 'n d' thug Crioſd do N. Peadar airſon duais a chreideimh agus a ghraidh ſa, cumhachd iomlan araon bheathachadh agus riaghluchadh a chuidh eile do threud ſa, ag radh ris—' Ann ſin deir Ioſa ' re Simon Peadar, A Shimoin mhic Ionais, am ' bheil agad dhamſa barrachd graidh orra ſin? A ' deir ſe ris, ata Thigharna; ata fios agad gur toigh ' leam thu. A deir eiſan (Crioſd) ris beathich m' ' Uain ſa. A deir ſe ris aris an dara uair, A Shimoin ' mhic Ionais, an toigh leat miſe? A deir ſe ris ' ſeadh, a Thigharna; ata fios agad gur toigh leam ' thu. A deir ſe ris, beathich mo Chaoraich. A ' deir ſe ris an treas uair, A Shimoin mhic Ionais, ' an toigh leat miſe? Bha Peadar doilich, chionn ' gu 'n dubhairt e ris an treas uair, an toigh leat miſe? ' Agus a dubhairt ſe ris, a Thigharna, is aithne ' dhuit na h uile nithe; ata fios agad gur toig leam ' thu. Deir Ioſa ris, beathich mo Chaoraich' N. Eoin xxi. 15, 16, 17.

*C.* Ciod ata thu tarruing o 'n earrunn ſo?

*F.* Gu bheil e leoir ſhoilleir o 'n aite ſo gu 'n d' ordaich agus gu 'n do ſhuidhaich Crioſd N. Peadar thareis araon air a Chaoraich agus Uain ſa; agus ſin an lathair nan Agſtail eile: chum am beathachadh, ag radh ris Shimoin Peadar an toigh leat miſe? Beathich m' Uain, beathich mo Chaoraich: uime ſin ſhuidhichar N. Peadar le Crioſd fein, agus mar

Aodhaire nan Caoraich agus nan Uain; is e ſin thareis air treud uile Chriosd araon chum am beathachadh agus an ſdiureadh: agus le ſin aris b' e N. Peadar trid ordugh Chriosd fein, agus fuidh Chriosd, Ceann nan Apſtail uile agus Ard-bhuachaille na Eaglais uile.

*C.* An dearbh thu gu 'm b' e N. Peadar Prionnſa na Apſtail, is e ſin, gu 'n robh toiſachd aige orra uile tre taoghadh Chriosd fein?

*F.* Dearbhidh mi; do bhri gu bheil N. Peadar anns gach uile aite do 'n ſgrioptuir, far ann bheil luaidh ſam bith air na h Apſtail; air a chuir air thoiſach orra; giodheadh cho b' e N. Peadar an t' Apſtail bu ſhine no ceud neach a thainic gu Criosd: agus co uime gheibhadh eiſan raoghin o Chriosd thar cach eile, 'n uair nach b' e bu ſhine no ceud neach a thainic gu Criosd? mar b' e, gu b'eiſan an ti raoghnuich Crlosd gu bhith na Cheann aige Eaglais ſa, agus a Chomharba fein air talamh; agus deir an ſgrioptuir—' Is iad ſo ainmeana an da Apſtail deug, an ' ceud duine dhuibh, Simon d' an goirthar Peadar. ii. ' Agus dh' ordaich e da fhear deug chum is gu 'm ' bithadh iad maille ris. Agus air Simon thug e ' Peadar mar co ainm. iii. Agus air teachd do 'n la ' ghairm e da ionnſuidh a dheiſciobail: agus thaogh ' e da fhearg deug aſda d' an ghoir ſe Apſtail. Simon d' an ghoir e fos Peadar. iv. Agus thareis ' morain deaſboireachd, dh eirich Peadar agus ' dubhairt ſe riu Fheara agus a bhraithre, ata fhios ' agaibh gu 'n d' rinn Dia raoghin 'n ar meaſg ne, ' gu 'n cluinneadh na Geintilaich o m' beul ſa focal ' an t' ſoiſgeil, agus gu 'n creideadh iad.' N. Matth. x. 2. N. Marc. iii. 13. N. Luc. vi. 13, 14. Gniomh. xv. 7.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith eile agad air ſo?

*F.* Tha t' argumaid so; an ti ata trid ainmachadh, agus ordachadh Dea gu luchd eile dhaingnachadh anna creideamh; is eigin dha bhith ni's moa na luchd sin eile; ann a chumhachd agus ann onir. Ach b' e N. Peadar trid ainmachadh agus ordachadh ar Slanuighoir, an neach bha gu na h Apstail eile dhaingnachadh ann creideamh. Air an abhar sin bha N. Peadar oscion chuid eile do na Apstail araon ann cumhachd agus ann onoir.

*C.* An dearbh thu sin o 'n sgrioptuir?

*F.* Dearbhidh mi; oir dubhairt Criosd re N. Peadar—' Ghuidh mise air do shon sa Pheadar, ' chumh nach diobradh do chreideamh thu, agus ' an uair a dh iompaichar thusa daingnich no near- ' tuich do bhrathre.' N. Luc. xxii. 32.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gur e 'm Papa no Easbuig na Roimh Ceann faicsinach na Eaglais; Comharba no fear ionad Chriosd air talamh, agus Foicheimnuichoir. N. Peadair?

*F.* Leis na dearbhaidh ceudhna sin, dhearbh a cheana, Ardcheannas agus Udharas N. Peadair thareis air na h Apstail eile: oir ata siad ag dearbhadh mar an ceudhna, Ardcheannas agus Udharas a' Phapa thar nan Easbuigean eile san Eaglais. Oir is e 'm Papa no Easbuig na Roimh Foicheimnuichoir cinnteach N. Peadair; nois ma thaisbean an sgrioptuir Ardcheannas N. Peadair: thaisbean e mar an ceudhna Ardcheannas Papan no Easbuigean na Roimh, an dream is iad Foicheimnuichoira N. Peadair, agus ata h a chumhachd agus a choir sa aca mar shealbhadh. Oir is eigin aidmhaladh, gu 'n d' thainic na cumhachdan, air an toirt le 'r Slanuighoir do N. Peadar anuas ionnsuidh Fhoicheimnuichoira sa. Faic tuille air so, ann Apstalachd na Eaglais.

*C.* Na chreid na ceud chreidmhaich ardcheannas N. Peadair, agus ardcheannas Fhoicheimnuichoir ſa am Papa no Eaſbuig na Roimh ?

*F.* Chreid iad go deimhin. Oir deir N. Dioniſius deiſciobal nan Apſtail fein—' Gu 'n robh e fein ' agus Timotheus araon lathair aig bas na oigh ' bheannuichte Mhuire, bheachdadh air a chorp ſin, ' a thug toiſachd na beatha, agus ann ſin fos bha ' lathair Peadar Arduachdranach na Eaglais, agus ' am Mullach is ſine do na Diadhaira.' Orat. ii.

*C.* Na chreid agus na theagaiſg iad ſo ſan dara linn mar an cheudhna ?

*F.* Chreid agus theagaiſg iad go deimhin. Oir deir N. Ireneus ſan dara linn ſo—' Gach uile Eaglais ' muncuairt bu choir dhoibhſe ritheadh ionnſuidh ' an Eaglais Romanach, tre reaſun a Prionnſalachd ' ro chumhachdach ſa. Agus aris, Is i 'n Eaglais ' Romanach ſuidhaichte ſan Roimh le N. Peadair ' agus Poi is airde agus is ſine ata ann.' L. iii. c. 3. L. Cont. Valen. c. 5.

*C.* Na chreid iadſan, ſan treas linn am ponc ſo mar an ceudhna ?

*F.* Chreid iad gan amharas—' An uair bha curam ' b' airde air a thoirt do N. Peadar, bheathachadh ' Caoraich Chrioſd, agus an Eaglais air a ſuidhach- ' adh air ; cho dh iarreadh aidmhail ſubhailce ſam ' bith air, ach graidh amhain.' Origenes. C. 6. in Epiſt. ad Romanos.

San linn cheudhna ſo deir N. Ciprian,—' Ata ſinn ' ag creidſin, mar ni ro chinnteach, gur e Peadar ' Ceann agus Bunn na Eaglais fuidh Chrioſd, ' agus gur i 'n Eaglais Romanach Cathair N. ' Peadair.' Fpiſt. v. 5.

*C.* Na chreid creidmhaich a' cheathro linn Ard-cheannas Eaſbuig na Roimh ?

*F.* Chreid iad : Oir deir N. Athanafius anns an linn fo—' Is tufa Peadar, agus air do bhunachar fa, ' ata poftan na Eaglais, 'fiad fin na Eafbuigean, air ' an neartuchadh.' In Epift. ad Felicem.

*C.* Na chreid iad fos am ponc fo anns a chuigo linn ?

*F.* Chreid iad : Oir deir N. Auguftin fan linn fo—' Is e Peadar Ceann nan Apftail uile, agus Bun-' achar na Eaglais.' In Epift. viii.

*C.* Am bheil daingnachadh fam bith eile agad ?

*F.* Tha, oir fhocruich ceud Comhairle Nicen ag radh—' Gur eifan ata na fhuidheadh ann a Cathair na ' Roimh Ardcheann nan Ardathreacha uile ; agus ' Comharba no fear ionaid Chriofd ar Tigharna fa ' thareis air gach pobull, agus Eaglais chiotchion ' Chriofd ; agus co fam bith theidh ann a haghai fo, ' ata eifan air a chuir as Communn na Eaglais leis an ' t' Seanaidh.' Can. 39. Uime fin is e am Papa no Eafbuig na Roimh Comharba Chriofd air talamh, agus Foicheimnuichoir N. Peadaira gus Ceann fhaicfinach na Eaglais fuidh Chriofd ; mar dhearbhadh a cheana o 'n fgrioptuir, agus fgriobhuina nan ceud Creidmhaich. Is ponc creideimh fo nach feudar aithadh le aon neach leis an aill pairt bhith aige fan t' Saoghal fo ann Eaglais Chriofd, agus ann rioghachd neimh ann deidh fo. Oir is e Eafbuig na Roimh Ceann faicfinach Eaglais Chriofd air talamh ; ionas gu bheil gach neach, nach bheil ceangailte ris ann a creideamh, amach as Eaglais Chriofd.

*C.* Ach nach deir Criofd fan t' foifgeul—' Ata ' aige rioghan na Geintilaich tigharnas orra. Ach ' na bithibhfe mar fin.' Luc. xxii. 25, 26. Uime fin cho robh aon do na Apftail b' airde na cheile ?

*F.* Ata Criofd ann fin amhain ag toirmeafgadh antigharnas uachdarain fpioradail air iochdarain ; an

ni tha go deimhin araon anns an Eaglais agus ann a rioghachd air a thoirmeafgadh. Giodheadh, ann fin ata Criofd dh aon ghnothach ag luaidheadh neach a's moa agus neach a's lugha; uachdaran agus iochdaran bhith meafg nan Apftail ag radh riu—'Ach an 'neach is moa 'n ar meafg, bithadh e mar an neach 'a's oige; agus an ti a's airde, mar eifan ata re 'friothealadh.' N. Luc. xxii. 26.

*C.* Ach nach bheil N. Pol. ag radh,—'Oir bunachar 'eile cho 'n urradh duine fam bith a chuir, ach am 'bunachar a chuireadh a cheana, eadhon Iofa 'Criofd.' 1 Cor. iii. 11.

*F.* Aidmhalam nach urradh duine fam bith priamh bhunaite eile chuir; ach radh nach bheil bunachar iochdar eile ann, aith a'm fin: oir dubhairt Criofd fein re Peadar,—'Is tufa Peadar, agus air a 'charraig fo togidh mife m' Eaglais.' N. Matth. 16.

*C.* Creud iad cothara na Eaglais?

*F.* 'Siad fo iad eadhon. Aonachd, Naomhachd, Caitholachd no Coitchiontachd, agus Apftalachd.

## AONACHD NA EAGLAIS.

*C.* CIOD ata thu tuigfin trid aonachd na Eaglais?

*F.* Tuigam gu bheil uile bhuil na Eaglais ag teachd beo fuidh 'n aon lagh fhoifgeulach, ag aidmhaladh an aon chreideamh cheudhna, eadhon am ponc a's lugha dhith go daingean laidir; ag gnathachadh nan facramaidan agus an aon iobairt cheudhna, agus ag geilleadh do Bhuachaillean na Eaglais, agus go airid do Papa no Eafbuig na Roimh fear ionaid Chriofd, anns gach ni aige 'na bheil buintin re creideamh.

*C.* Cionnas is aon an Eaglais?

*F.* Do bhri, gach uile neach a bhuinas do Eaglais fhirinach Chriosd, ni 'm bheil acasan uile ach an t' aon creideamh, an t' aon cochommunn; agus ata siad uil' ag geilleadh do 'n aon udharas ceudhna.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gur aon an Eaglais?

*F.* O so: Gur aon chorp agus aon treud Eaglais Chriosd, d' a 'n Ardcheann neofhaicsinach e fein; agus is e, a Ceann faicsinach sa air talamh, am Papa fear ionaid Chriosd. Ach is i 'n Eaglais Romanach, agus cho 'n aon sam bith eile; an t' aon corp agus an t' aon treud so. Air an abhar sin 'si 'n Eaglais Romanach Chaitholach, agus cho 'n aon air bith eile, Eaglais Chriosd.

*C.* An dearbh thu o'n sgrioptuir gur aon Eaglais Chriosd?

*F.* Dearbhidh mi go deimhin.—'Is aon chorp 'agus aon spiorad ata ann, amhuil sin fos do ghair-'madh sibh ann aon dochas bhar gairm, aon Tigh-'arna, aon chreideamh, aon baisde. Aris, amhuil 'sin ge do tha sinne 'n ar moran, is aon chorp sinn 'ann Criosd, agus is buill sinn gach aon d' a cheile.' Epess. iv. 4, 5. Rom. xii. 5.. Uime sin, gach uile dhaoine bhuinas do Eaglais Chriosd, ni 'm bheil annta uile ach aon chorp, aig am bheil an t' aon chreideamh agus na coghnaidh ceudhna. Is buill iad uile d' a cheile, ceangailte uile re cheile, san aon creideamh, san aon dochas, san aon spioradh, agus anns an aon cochommunn cheudhna: am bheil e marsin ann am barrail Eaglaisa Phrotestanach a 'ta na cumasg uabhasach do gach seorsa, agus iad uile ag cathadh bithean ann aghai cheile ann puinc creideimh?

*C.* Ciod an dearbhadh eile 'ta agad, dhearbhadh gur aon an Eaglais?

*F.* An dhearbhadh ſo o'n ſgrioptuir, far am bheil Crioſd ag radh,—' Agus ata caoraich eile agam nach ' bheil do na chro ſo (na Geintilaich bha ſan am ſin ' dealaichte o na h Iudhaich) is eigin dhamh iadſan ' mar an ceudhna thoirt aſtigh, agus eiſdidh iad re ' mo ghuth ſa, agus bithidh aon treud ann agus ' aon bhuachaille.' 1 Eoin. x. 16. Nois ata na caoraich ag cumail an aon chro marri cheile, tha ſiad ag teachd beo maille recheile ſan aon innealtradh, agus ag dol fuidh aon tigh : is amhuil mar ſin ata 'n t' aonachd a gheall Crioſd d' an Eaglais. Agus aris, deir an ſgrioptuir mu 'n Eaglais,—' Mo chalman, ' m' aon neothruaillta s' is aon amhain i . . . geal mar ' a ghrian, agus uabhaſach amhuil ſluagh ag dol gu ' cath.' Oran Soloim. vi. 9. Ach cho bhithadh an t' arm ſin uabhaſach no idir oiltoil do na naimhde, ſan tionndadh gach buidheann ſan arm bhualladh air a cheile ; ach is ann a reir an t' ſamhail ſo bhithadh Eaglais Crioſd, ann creid na Proteſtanaich : do bhri nach bheil dias dhiubh ag aontuchadh am meaſg a cheile, ann aon phonc creideimh ach gann.

*C.* Creud an ath dhearbhadh ata agad airſon aonachd na Eaglais ?

*F.* So: gu b' i urnuidh ſholamunta agus dhurachdach Chrioſd ann oidche roimh bhais ſa ri Athair neamhaidh ſa, gu bithadh a dheiſciobail uile 'n an aon ; ag radh,—' Athair naomh coimhidh iadſan ' tre t' ainm a thug thu dhamhſa, chum agus gu ' 'm bith iad 'n an aon amhuil mar ata ſinne. Cho ' 'n bheil mi guidheadh air an ſon ſan amhain, ach ' mar an ceudhna airſon na muintir ſin a chreidas ' annamſa tre 'm focal ſa, chum agus bith iad uile ' 'n an aon.' N. Eoin xvii. Agus co neach dfheudas a radh nach robh urnuidh Chrioſd air a h eiſdachd leis an Athair, agus gu 'n ghuidh e aig uchd a bhais.

Uime ſin dh eiſd Dia ri Mac ionmhuin fein agus thug e dha run a chriodhe gu bithadh na creidmhaich 'n an aon, ann creideamh ann aoradh, agus ann cochommunn nan ſacramaidan; iad uile 'g aidmaladh an aon teagaſg, agus ag geilleadh do 'n aon udharas. Air an abhar ſin aris is aon an Eaglais anns gach ponc creideimh.

*C.* Am bheil tuille ſgrioptuir agad dhaingnachadh, gur aon an Eaglais?

*F.* Tha ſgrioptuir ſo, far am bheil N. Pol ag ‘ radh,—Gu d' thug Dia droing araidh gu bhith 'n ‘ an Apſtail: droing eile gu bhith 'n am faidhean; ‘ agus droing eile gu bhith 'n an ſoiſgeulaich; agus ‘ droing eile gu bith 'n an aodhairean no 'n am ‘ buachaillean, agus nan luchd teagaiſg. Chum ‘ nan naoimh dheanamh iomlan, chum obair na ‘ miniſdralachd, chum togail ſuas Cuirp Chrioſd ‘ (an Eaglais): Gus an d' thig ſinn uile ann aonachd ‘ creideamh, agus eolais Mhic Dia, chum duine ‘ iomlan, chum tomhais airde iomlanachd Chrioſd. ‘ Chum as nach bith ſin o ſo ſuas 'n ar leanaban, ‘ air ar tonnluaſgadh, agus air ar giulan muncuairt ‘ leis gach uile ghaoith teagaiſg, le cleaſachd dhaoine, ‘ agus ſeoltachd cealgach, leis am bheil iad go h ‘ innleachdach ag laidheadh ann plaide chum meal- ‘ ladh.' Epeſſ. iv. 11, 12, 13, 14.

*C.* Ciod ata thu tarruing o ſo?

*F.* Tha gu bheil e leoir ſhoilleir o 'n aite ſo, gu 'm b' e run ſuidhaichte Dea, ann toirt droing araid gu bhith nan Apſtail, nan Soiſgeulaich, nan bauchaillean, agus nan luchd teagaiſg; thaiſbeanadh aonachd na Eaglais ann creideamh; agus chum as gu gleith iad ſinn ann aonachd creideimh ann eolais Mhic Dea. Chum as nach bith ſinn o ſo ſuas 'nar leanaban air ar tonnluaſgadh, no air ar giulan mun-

cuairt le gaoith-theagaifg, agus cleafachd cealgach dhaoine aingidh, ag fiarreadh ar mealladh tre tairgfin duinne gaoth an cinn fein airfon teagafg agus creideamh Chriofd. Uime fin, is eigin duinne feafamh ann aonachd na Eaglais, chum agus gu dionar finn o cheilg nam muintir mhealltach fin.

*C.* Am feud neach air bith, amuigh o 'n aon Eaglais, agus o' n aon creideamh fo, bhith air a fhabhaladh ann Eaglais no barrail air bith eile ?

*F.* Cho 'n feud gu deimhin; do bhri nach bheil ann ach aon Dia, aon creideamh, aon dochas, chum am bheil finn air ar gairmadh, agus aon baifde ; oir air do Dia bhith na h udhar do 'n fhior chreideamh, cho 'n urradh e gan labhairt 'n a h aghai fein, ni nach feudar a radh, as eagmhais blafpheim, bhith mar udhar do thuille, na do dh' aon creideamh.

*C.* Carfon nach feud Proteftanaich agus luchd crabhaichd dealaichte eile aig am bheil deagh thoil, bhith air an fabhaladh ann creideamh air bith ?

*F.* Do bhri,—' As eagmhais creideamh, ni bheil ' e comafach Dia thoilachadh ;' agus ni 'm bheil ann ach aon creideamh amhain, ionas agus co fam bith aige nach bheil an aon chreideamh chaitholach fo, ciod air bith ni e aifde, cho 'n urradh e Dia gu fiorruidh thoilachadh. Eabh. xi. 6.

*C.* Creud an reafun ata agad air fon fin ?

*F.* Do bhri, mar ann corp nadurra, ball fin aige neach bheil ceangal no buintin ris a chriodhe, no bun, ata fe bafachadh go grad, do bhri, air dha bhith dealaichte o 'n chriodhe nach bheil beatha aige : amhuil fin fan Eaglais, corp diamhirach Chriofd, an duine fin ata dealaichte o'n aonachd na creideimh agus Eaglais, agus aige nach bheil ceangal re Ceann fhaicfinach na Eaglais am Papa ; is eigin do duine fin bhith marbh, agus amach as flighe na flainte.

*C.* An dearbh thu reaſun ſin o 'n ſgrioptuir?

*F.* Dearbhidh mi,—' Fanibh annamſa, agus miſe ' annibhſe, mur nach urrad a' gheug toradh a thoirt ' uaipe fein, mar fan i ſan fhioneamhuin; cho mho is ' urradh ſibhſe, mar fan ſibh annamſa. Is miſe an ' fhioneamhuin, ſibhſe na geuga: An ti dfhanas ' annamſa, agus miſe annſan, bheir eiſan mor tho- ' radh uaithe; oir as m' eagmhais cho 'n urrad ſibh ' aon ni dheanamh. Mar fan neach annamſa, 'ta ' ſe air a thilgeadh amach mar gheig, agus air crion- ' adh; agus tionalidh daoine iad, agus tilgidh iad ' ſan teine iad, agus loiſgar iad.' N. Eoin xv. 4, 5, 6. O ſo tha thu faicin, co ſam bith neach nach fan ann Crioſd, gu bheil e mar gheig air a crionadh, agus gan fheim ach chum loſgadh. Nois cho'n urradh aon neach fantin ann Crioſd, no beatha bhith aige annſan, mar fan eiſan ſan Eaglais; agus amhuil, mar nach bheil ann ach aon Dia, aon Crioſd, agus aon bhuachaille; mar ſin ni 'm bheil ann ach aon Eaglais, aon treud, agus aon chro: Oir is i 'n Eag-lais corp diamhirach Chrioſd, ionas agus co ſam bith nach bheil ceangailte ris an aon chorp ſo, ata e mar bhall marbh, agus mar gheig air a crionadh dealaichte o 'n chorp. Nois, ge gur lionor luchd creideimh dhealaichte, agus iad uile cuir rompa gu bheil an creideamh ceart aca; giodheadh, nam meaſg go iomlan, cho 'n urradh ach aon diubh a-mhain Dia thoilachadh, ionas agus ciod air bith deagh obair a ni neach amuigh as an aon Eaglais Chaitho-lach ſo, cho toilich e go brath Dia: Le ſin, air an abhar ſin is aon an Eaglais. Agus co i 'n Eaglais ſo? an Eaglais ſin a ſhuidhaich Crioſd fein, agus dfhag e air talamh, gu fantin gu deireadh an t' ſaoghal, 'n a h aon gan mhearachd gan atharrachad ann crei-deamh re theachd uirre. 'N Eaglais d' a na gheall e

gu 'm fanadh a Spioradh ſa maille ri go brath, chum a treorachadh ionnſuidh gach uile firinn; agus nach d'thugadh geatean Ifrionn am feaſd buaidh uirre: An Eaglais ſin d' a d'thug e buachaillean agus luchd teagaiſg chum aonachd creideimh, agus chum ar dionadh o chleaſachd agus o ſheoltachd dhaoine cealgach aingidh, ag laidhead ann am plaide g' ar mealladh.

*C.* Am bheil ſgrioptuir air bith eile agad dhearbhadh, nach feud aon neach bhith air a ſhabhaladh ann am barrail, no h aidmhal air bith eile amach as an aon Eaglais ſo?

*F.* Tha ſinn agam o Iſaias, far am bheil am Faidh ſo labhair mu'n Eaglais Chrioſduidh,—'Ge b' e air 'bith iadſan a chrunnichas ann t' aghaiſa (an Eag-'lais) tuitidh iad air ſon do ſgaſa. Gach teanga a 'dh eirichas ann t' aghaiſa, ſam bhreitheanas ditidh 'tu iad.' Iſaias xliv. 15, 17. Caib. lx. 12. Tha ſo fos na 's ſoilleir o 'n doigh ſam bheil luchd ur chreideimh agus luchd treigſin na Eaglais, is e ſin re radh, na h Eireacaich, air am buintin riu ſan Tiomna Nuadh.

*C.* Air tus innis dhamh, ciod is Eireacachd ann, no co tha thu tuigſin tre h Eireacaich?

*F.* Tuigam le ſin, mearachd antoiloil no croſanta ann cuis creideimh; no iadſan a dhealicheas iad fein araon o chreideamh agus Eaglais Chaitholach Dhea; agus a chuiras cothional fa leath, agus creideamh, d' an deanamh fein ſuas dhoibh fein ann aghaidh udharais Eaglais Dea; ag gabhail orra gu 'n chuireadh iad amach le Dia ſhearmonachadh na ſoiſgeul go glan, mar rinn nam Proteſtanaich tamul beag roimh ſo, 'n uair nach do labhair Dia riu.

*C.* Creud anois a deir focal Dea mu 'n droing pheaccach ſgrioſach ſin na h Eireacaich?

*F.* Air tus deirſe N. Pol.—‘ Guidham oribh a ‘ Braithre, cotharichibh amach iadſan ata toghail ‘ chonſaichan, agus ag toirt oilbheime ann aghaidh ‘ an teagaſg a dh' ionſaich ſibh, agus ſeachnibh iad. ‘ Oir iadſan a'ta mar ſin, cho'n bheil iad ag deanamh ‘ ſeirhhais d' ar Tigharna Ioſa Crioſd, ach d' am ‘ broinn fein; agus ata ſiad le briathran milſe agus ‘ le miodal ag mealladh criodheachan nan muintir ‘ ſin ata neolochdach.' Rom. xvi. 17, 18.

An dara h aite deirſe t' Apſtail ceudhna,—‘ Ge ma ‘ ſhearmonichas ſinne no Aingeal o neamh, ſoiſgeul ‘ air bith eile, ach an t' ſoiſgeul a ſheormonaich ‘ ſinne dhuibh; bithadh eiſan malluichte. Amhuil ‘ mar thuairt ſinne roimh, deiramſa nois aris, Ma ‘ ſhearmonichas duine air bith ſoiſgeul eile dhuibh, ‘ ach an t' ſoiſgeul a ghabh ſibh bithadh eiſan mal-‘ luichte.' Gal. i. 8, 9.

An treas aite deirſe t' Apſtail ceudhna,—‘ Duine ‘ ata 'n a Eireacach, an deidh a cheud agus an dara ‘ comhairle, duilt e, air do fhios bhith agad gu hbeil ‘ a leithaidh ſin do dhuine air a chuir bonn oſceann, ‘ agus ata e ag peaccachadh, air dha bhith fein dham-‘ naichte.' Tit. iii. 10, 11.

An ceathro aite deir N. Peadar,—‘ Bithidh luchd ‘ teagaiſg breugach 'n ar meaſg ſa, droing a bheir ‘ aſteach oſioſal Eireacachd (no droch bharrail) ‘ dhamnaichte . . . dream a bheir ſgrioſadh obbuin ‘ orra fein; agus leanidh moran an ſhighean meall-‘ tach trid an faidh ſlighe na ſirinn miochliu. Agus ‘ tre Sannt ni ſiad marſandachd oribh le briathran ‘ mealltach: dream nach bheil am breitheannas ‘ anois o chian ag deanamh moille, agus cho 'n bheil ‘ am milleadh s' ag turr chadal . . . agus ſgrioſar iad ‘ 'n an truaillughadh fein; agus gheibh iad tuaraſdal ‘ na h eagceirt; mar dhream a threig an ſlighe di-‘ reach, agus a chuaidh air ſeachran . . . Is tobair

'gan uifge iad fo, neoil air an iomain le h iomghaoith, fa chomhar am bheil ceo an dorchadais air a thafgadh go fiorruidh. Ag gealltuin faorfa dhoibh; (do luchd leaneamhuin fa) agus gan annta fein ach traillean na truailleachd . . . Oir b' fearre dhoibh gan eolas bhith aca air flighe na firiantachd; na thareis a h eolas fhaighail pilleadh o 'n aithne naomh a thugadh dhoibh. Ach thachair dhoibh reir an t' fean fhocal fhirinich: Phill am madhadh air ais chum a fgeith fein; agus a mhuc a chuaidh nigheadh chum a eabradh fan chlabar.' 2 Peadar. 2 Leabh an Caibdal go iomlan.

An cuigo h aite tha N. Iadas g' an famhluchadh re garbh thuinn na fairge ag radh'—' Anaoibhuinn doibh: air dh imich iad ann flighe Chain, agus ruidh iad go togorrach ann am mearachd Bhalaam air ghaol tuarafdail. Smala iad fin ann bhar feifda ghraidh, is neoil iad gan uifge, air an giulan muncuairt le gaotha: craobhan fearg mheafach, gan toradh, da uair marbh, air an fpionadh as am freamhan. Garbh thonna na fairge, ag fgeitheadh an naire fein; reulta feachranach d' am bheil duibhre an dorchadais go fiorruidh air a thafgadh . . . . Is luchd monmhor agus gearain an droing fo, a ta 'g imeachd a reir an ainmhiann fein; agus ata 'm beul ag labhart briathran uaibhreach no atmhor, agus ag gabhail iongontas do phearfana dhaoine air fga buannachd. Ach cuimhnichibhfe a mhuintir mo ghraidh fa, na focail a labhradh ribh roimh le Apftail an Tigharna Iofa Criofd. Mar dubhairt iad ribh gu 'm bithadh fan aimfir dheirionach luchd fanoid, ag gluafgadh a reir an ainmhianna midhiadhaidh fein. 'Siad fin an dream a fgaras iad fein o chach,' (eadhon o Eaglais an Dea bheo) 'collaidh gan an Spiorad aca.' Iudas. i. gus an 20. leabh fos an Caibdal fo uile.

Ann ſiao h aite. 'Siad ſo droing ſin ata Crioſd ag iarreadh oirne ſheachnadh ag radh,—' Coimhidhibh ' ſibh fein o na faidhean breige a thig d' ar ionnſuidh ' ann an culaidh chaorach, ach ata ſiad o 'n leith ' aſtigh nam madhaidh allaidh: ar an toraidh aith- ' nichibh ſibh iad.' N. Matth. vii. 15, 16. Tha thu faicin uaidhe ſo nach bheil ſlainte na ſonas amach o 'n aon Eaglais Chaitholach: agus uime ſin gur feimail do gach aon neach chum teachd gu gras ſlaintail Dea ſam bheatha ſo, agus a rioghachd ſa ſan t' Saoghal eile, bhith ceangailte ris an Eaglais Chaitholach araon ann aonachd creideimh agus aoraidh: oir cho 'n urradh aon neach bhith ſabhailte ann a creideamh, no cothional dealaichte nan droing ſin a ſgar iad fein o h aonachd na Eaglais; d' am bheil duibhre na dorchachdais go ſiorruidh air a thaſgadh agus a gheibh iad tuaraſdal an eagceirt mar dhream a threig an ſlighe direach agus chuaidh air ſeachran.

*C.* An d' amhairc na h Athreacha Naomh agus na ceud creidmhaich, air an droing ſin ata mach as, agus dealaichte o 'n aon Eaglais Chaitholach, mar dhroing aige nach robh ſabhail no ſlainte.

*F.* Dh amhairc iad go deimhin orraſan mar Eireacaich, dealaichte o 'n firinn, agus do ghna amach o ſlighe na ſlainte.

*C.* An dearbh thu ſin o'n ſgriobhuinin fein?

*F.* Dearbhidh mi. Oir deir N. Ignatius am Mairtair Eaſbuig Antioch agus deiſciobal nan Apſtail fein,—' Co ſam bith neach a leanas an droing ' ſin ata deanamh dealachadh; no cochommunn ' dealaichte ni ſealbhich iad rioghachd Dea am feaſd.' Epiſt. ad Philadel. Am feudadh ſo bhith air a radh, na b' urradh cochommunn dealaichte bhith do ghna na phairt do fhior Eaglais Chrioſd.

San dara linn deir N. Ireneus—' Is eigin duine ' bith umhal do na ſagartan ſin ata ſan Eaglais,

'dhoibhſin aige am bheil Foicheimnuchadh o na h 'Apſtail; agus ata cach eile uile, a dfhag am 'priomh Fhoicheimnuchadh, cia b' e ſam bith aite 'tha ſiad air an cruinnuchadh, ag tuitam o'n fhirinn.' L. iv. c. 43.

*C.* Am b' i ſin fos creideamh an treas linn?

*F.* B' i go deimhin. Oir deir N. Ciprian ſan linn ſo —'Ni 'm bheil tigh Dea, ach na h aon tigh, agus 'cho 'n urradh neach ſam bith ſabhail fhaighail, ach 'ſan aon Eaglais. Agus aris, 'n a Leabhar thaobh 'aonachd Eaglais deirſe; Cho 'n urradh Dia bhith 'aige mar Athair ſa, aige nach bheil an Eaglais mar 'Mhathair dha. Na feudadh aon neach bhith 'teaſairighte nach robh ann Airc Noa: ann ſin b' 'urradh an ti nach bheil ſan Eaglais bhith ſabhailte 'mar an ceudhna.' Epiſt. lxii. P. 10, 9. &c. Nois is cinnteach an ni, nach deachaidh aon neach as o'n tuille, ach iadſan amhain a bha ſan Airc; amhuil ſin mar an ceudhna ni 'm feudh neach air bith dol as, nach bheil ſan aon Eaglais Chaitholach.

*C.* Na chreid an ceathro linn gu robh aonachd Eaglais riachdanach chum ſlainte?

*F.* Chreid iad. Oir deir N. Eoin Criſoſtom aon do h Athreacha na linn ſo,—'S aithne dhuinne gu 'buin ſabhaladh amhain do 'n Eaglais, agus ni 'm 'feud aon air bith cophairtuchadh bhith aige ann 'Crioſd, no bhith tearuinte mach as an Eaglais 'Chaitholach, agus a' chreideamh Caitholach.' Hom. in Paſca.

*C.* B' i ſo fos creideamh a' chuigo linn?

*F.* B' i go deimhin. Oir deir N. Auguſtin ſan linn ſo,—'Tha ſan Eaglais Chaitholach, ſluagh 'maith agus olc. Ach iadſan ata dealaicht' o'n 'Eaglais; go fad agus ata 'm barraila ſan ann 'aghai na Eaglais, cho 'n urradh iad bhith maith;

' oir ge gu 'm bheil giulan cuid diubh toilteanach ' molaidh beag: giodheadh ata 'n dealachadh o'n ' Eaglais g' an deanamh olc, a reir radh ar fla-' nnuighoir ne. An neach nach bheil leam ata e 'm ' aghai fa: agus an neach nach bheil ag cruinnuch-' adh leam fa 'ta fe a fgaoiladh.' Epift. 209. ad Felicia. N. Luc. xi. 23.

San linn fo fos deirfe N. Fulgentius,—' Mar ann ' Iericho. Cho b' urradh aon neach air bith am ' beatha theafairig, ach iadfan a bha afteach ann a ' tigh Rahab; mar fin cho 'n faidh aon neach maith-' eanas a pheaccaidh ne mach as an Eaglais Caitho-' lach. Aris; Cum go ro dhaingean, agus gan teag-' amh air bith, nach urradh aon neach, ata air a ' bhaifdeadh as an Eaglais; air teachd dha gu rea-' fun; am bheatha fhiorruidh chophairtuchadh; ' mar tig e 'fteach ionnfuidh na Eaglais Chaitholach, ' agus a bhith air a fhuidhachadh inte roimh crioch ' am bheathaidh fa.' L. de Remis. pecator. c. 22. agus L. de fide c. 37.

*C.* Ach nach feud gach aon neach an coguis fein leantin go tearuinte gan an anama chailleadh?

*F.* Cho 'n feud ann achd air bith, ma fe gu bheil an coguis mearachdach; agus gu feud iad am mear-achd thoirt afte le diochail ann iarreadh ceart na firinn: agus ge gu 'n faoil iad an flighe fein bhith ceart, cho dean fin an tearuinadh; mar bith iad ann flighe ceart na firinn: agus gu bheil fo fior ata e lan fhoilleir o fhocal Dea tha' g radh,—' Ata flighe ann ' chithar ceart do 'n duine, ach is i crioch an t' flighe ' fin am bas. Seanraid.' Soloim. xvi. 26.,—' Aris ' Thig an uair (deirfe Criofd) co air bith mharbhas ' fibh gu'n faoil e gu 'm bheil e deanamh feirbhais ' do Dhia.' Agus an ghabh a choguis mhearachdach fo leathfgeul a leathaid fin do luchd geur leaneamhuin:

cho ghabh, ni' s mo na leathsgeul nan Iudhaich a cheus Criosd, air am bheil N. Peadair ag labhairt,—' Tha fios agam gur ann trid aineolas a rinn sibh e, ' mar a rinn fos bhar 'n uachdarain.' N. Eoin. xvi. 2. Gniomh. iii. 17. Agus le sin, ni 'm bheil againe re radh riu, ach an ni ata focal Dea ag radh ris am mhuintir sin nach creid,—' Ma tha ar soisgeul ne ' air a folachadh, is ann doibhsin ata caillte tha i air ' a folachadh, annsa do dhall Dia an t' saoghail so ' inntinn na droing sin nach bheil ag creidsin. Agus ' aris. Ma threoruichas an dall, an dall eile; tuitidh ' iad le cheile san dighe.' 2 Cor. iv. 3, 4. N. Matth xv. 14.

*C.* Ach nach bheil nam Protestanaich ag radh gu bith fuidhlach sabhailte do gach creideimh agus barrail?

*F.* Deir siad sin fein, ach is ni sin nach urradh iad a dhearbhadh o thus Leabhair na Ginalachd gu deireadh Taisbean Eoin. Agus is dearbhadh laidir soilleir so, gur olc an chuis gan teagamh, nach urradh bhith air a coimheadh le fior sgrioptuir; agus uime sin gu 'm b' eigin doibh rann dhealbhadh nach bheil anns an sgrioptuir. Oir ge gu bheil N. Pol ag radh ann aon aite ma thiochioll nan Iudhaich gu bith fuidhlach do 'n Iudhaich air an Sabhaladh tre 'n iompachadh gu Eaglais Chriosd: ciod an buintin aige so re fuidhlach do gach seorsa barrial bhith air an sabhaladh.

*C.* Ach nach bheil e ro h aniochdor agus neoghradhach anns na Caitholaich a radh; nach feud aon neach bhith sabhailte, nach bheil do riread, no 'm fior run ann Cochommunn Eaglais Chriosd.

*F.* Cho 'n bheil sin ag feuchuin di graidh air chor air bith. Oir ata gradh agus firinn ag dol do ghna laimh ann laimh no marri cheile; uime sin an ni sin

ata 'n fgrioptuir ag innfeadh go minic, agus a theag-aifg Eaglais Chriofd anns gach linn : cho 'n urradh e bhith neoghradhach no h aniochdor anns na Caitholaich. Ata fior ghradh ag feafamh, ann an Dea ghradhachadh ofcion gach uile nithe, agus ann ar Coimhearfnaich mar finn fein; agus ata gradh fo 'g ar fparradh onoir agus gloir Dea, agus flainte ar Coimhearnaich iarreadh agus a mhiannuchadh.

An eigin duinn, uimefin chum bhith gradhach, dion agus coimric thoirt doibh 'n am mearachd, an tra tha Dia 'g an gairmadh nan naimhde dha fein? nar leagadh Dia: an eigin duinne radh riufan ata re fugradh air bruaich an learfgrios fein, nach bheil iad ann cunnartas air bith: tha leithaid fo do gradh, na gradh meallteach air a dhealbhadh leis an Diabhal chum daoine chuir 'n an codal 'n an fhighean olc, gus an glacar le codal bhais iad. Carfon uime fin fheallar oirne mar dhaoine gan iochd an uair nach bheil finn ag radh, ach an ni ceudhna a dubhairt N. Pol.—' Nach ' d' theid Eireacaich afteach gu brath rioghachd ' Dea.' Gal. v. 20.

*C.* Carfon nach feud Proteftanaich no Eireacaich eile na's fine na h iadfan, a bha nan feorfa Eaglais fhuidhaichte car cheithair fichadh blianadh na mar fin: Sealbh chuir rompa ann cuis Eaglais?

*F.* Do bhri, gur urradh na Caitholaich fheuchuin doibh an tra agus an t' am anns na thoifaich iad; agus dhearbhadh le reafuin agus coduchaidh leoir fhoilleir, gu robh fealbh lan daingean aige 'n Eaglais Caitholach, aig an ceud toifach, agus gu bheil i do ghna ann fealbh ni's moa agus ni's famhaiche na tha iadfan fafd, no dfheudas iad bhith am fcafd.

*C.* Ciod nan abradh Proteftanaich, nach bheil na dealachaidh ata eadar finne agus iadfan nan atharrachaidh air bith ann bunailtaich, no ann creideamh, ach ann barrail amhain; agus uime fin, cho 'n bheil

ſin 'g an druideadh, no 'g am fogaradh amach as aonachd na Eaglais Chaoithlach ?

*F.* Fhreagairin eiſan, gu robh e toirt na breug d' a chreideamh agus a' bharrail fein le ſin a radh. Oir ata na Proteſtanaich ag caſaidheadh nan Caitholaich airſon naomh-ghaoidh ; airſon Dia ſpuilin deth onoirſa, agus airſon iodhol aoraidh : chionn gu bheil ſinn ag creidſin ſaorſa ſhagarteach o pheaccaidh, ag aoradh ſacramaid beannuichte 'n a Eucharisd, agus ag guidheadh nan naoimh ; ni nach bheil na puinc ſhuarach no codeis, ach no puinc mhoir do na chreidheimh Chaitholach.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gu bheil na Proteſtanaich antoiloil agus ceanlaidir, uile nan Eireacaich ?

*F.* Do bhri gu bheil iad go antoiloil ag ſeaſamh ann aghai binn chotharuighte no thiomchiolſgriobte Eaglais Chriosd ; agus nach geill iad do bhreitheanas, no Cathair-bhreith air bith a dfhag Criosd air talamh, chum breith thabhairt air gach amharaſa, 's aill leo fein ghluaſadh ; ach feuchar iad amhain le 'n eanchainn diamhaoin fein, agus marbh-litir an ſgrioptuir.

*C.* Agus nach e ſo fos an reaſun fa bheil na Proteſtanaich agus luchd leaneamhuin eile, go dealaichte nam meaſg fein, ag damnadh a cheile mar anachreidmhaich ?

*F.* Priomh reaſun gan teagamh air bith ; oir cionnas, guidham ort, ata e comaſach gu bithadh barrailan, agus meamnai go dealaichte, aontuichte maille re cheile, 'n uair ata gach duine mar is aill leis ag grunteadh a theagaſg air buinn dhealaichte.

An dara reaſun ; do bhri gur e grunt obair chinnteach nam Proteſtanaich, gu bheil gach duine, eadhon Eaglais uile-choitchion Dea tuitimach agus

buailteach le mearachd, ionas agus nach urradh iad cinntachd, no neomhearachd a chuir rompa ann aon phonc d' an creideimhſa ; giodheadh, gu bheil iad ag labhairt 'n an aghai fein, tre geurleaneamhuin dheanamh oirne airſon ar creideamh ſa, a dfheudas bhith fior na 's leoir airſon na tha fhios aca, a reir am buinn fein. Nois, bhith do dh aon chreideimh no crabhaichd, is e ſin, bhith dh aon chreideimh ſhuidhaichte ann puinc creideimh; agus ſuidhachadh ſeaſmhach, cho 'n urradh bhith ann, gan neomhearachd, air neo cho bhith e comaſach do dha Proteſtanach, no ur-chreidmhaich eile, bhith go ſiorruidh dh aon chreideimh; gach duine ag minuchadh an ſgrioptuir mar is miann leis ; agus gan chumhachd aige duine ſam bith thar duine, chum dol ann aghai minuchadh luchd eile.

*C.* Carſon nach feud marbh-litir an ſgrioptuir bhith na bhreatheamh chinnteach air conſboidean ?

*F.* Do bhri nach b' urradh riamh a mharbh-litir amhain, o cheud ſgriobhadh an ſgrioptuir, aon conſboid chriochnachadh, no breith thabhairt uirre, mar ata 'n ſaoghal uile 'g a fhioſrachadh. Gach uile Eireacach ag cuir rompa mar aon, an ſgrioptuir mar dhion d' an nua-ſgeul fein, agus d' an Eireacachd ſa ; agus cho do gheill aon diubh riamh do 'n aon eile, ann aon phonc creideimh. Agus le ſin, co lion ceann, co lion creideamh nam meaſg ſa gus an la diugh.

*C.* Nach e ſin an t'. achd ſam bheil nam Proteſtanaich mar an ceudhna ?

*F.* 'Se go deimhin ; oir ata n Eaglais Shaſgunach ag diteadh na Priſbiterianaich mar anachreidmhaich : Agus aris, ata na Priſbiterianaich' g' an diteadh ſa. Tha na Secedaraich ag diteadh na Priſbiterianaich, agus iadſan 'g an diteadh ſa. 'Tha na

h Anabaifdaich agus na Crichreidmhaich ag diteadh gach aon diubh. Dhit Luther Calmhin, agus dhit Calmhin Luther; agus ata 'in buaireadh no ftrepag fo frutheadh o 'n creideamh fein: do bhri nam barrail fa, nach bheil cumhachd aige neach thareis air neach eile, eadhon nach bheil aige Eaglais iomlan Dea tuilleadh cumhlachd na aige bhallach is fuaraiche fan t' foaghal; ach gu gabhad gach neach an fgrioptuir 'n a laimh fein, agus gu minichadh fe e mar mhiannichas e, gan riaghail air bith ach diamhaoinas a chinn gaothal fein.

*C.* Cionnas an fin is urradh finn bhith cinnteach mu 'n firinn, ann puinc air an confboideadh?

*F.* Trid udharas neomhearachdach, teagafg, agus tairgfinin na Eaglais Chaitholach.

*C.* Creud fa deachaidh an fin, an fgrioptuir fgriobhadh, mar ann thabhairt breith air confboidean?

*F.* Chuireadh am focal amhain ris am mharbhlitir, chum folas agus cofurtuchadh ro phailte, agus chum tre leabhadh cumant agus fo-mhothachal deth, as eagmhais confboid eigantach bhriathran, gu 'm bithamid comafach eolas ghabhail air Dia, agus co eifan; amhuil fos gu bheil Neamh agus Ifrionn ann, duais airfon fubhailce, agus piantan airfon dubhailce, le eifamlaira do da chuid, an ni uile tha finn ag faighail ann marbh-litir an fgrioptuir tre leabhadh foilleir agus gnathach.

*C.* Fadheoi, bheil dearbhadh air bith eile agad, chodachadh nach urradh aon neach bhith fabhailte mach as an aon Eaglais Chaothalach?

*F.* Tha dearbh laidir, do bhri gur ann o h aidmhail ar naimhde fein ata fe, agus air chuir fios ann Leabhar aidmhail an creideimh fa, mar ni reir focal Dea; agus air a dhaingnachad le Seanaid uilechoitchion nam Prifbiterianaich. 'Se fo na briath-

ran,—'An Eaglais fhaicſinnach, ata mar an ceudh-
'na Caitholach no uile-choitchion fo t' ſoiſgeul,
'gan i ceangailte re aon fhineach mar bha ſi roimh
'fo 'n lagh, ata i air a deanamh ſuas dhoibhſin uile
'air feadh an domhain, ata 'g aidmhaladh an fhior-
'chreideamh, agus d 'an clann: Agus is i Rioghachd
'(thoir an aire air ſo) an Tigharna Ioſa Crioſd,
'Tigh agus Teaghlach Dea; agus ni m feudar idir
'an taobh amuigh dhi rigſin go gnathaichte air
'ſlainte.' Leabhar Aidmhail an Chredeimh, Caib.
xxv. ma 'n Eaglais.

*C.* Ciod ata thu nois ag codunadh o 'n iomlan?

*F.* Tha gu bheil an ni ſin a' ta air fhoillſeachadh le Dia, air a theagaſgadh do ghna le Eaglais Dea; air a chreidſin anns gach uile linn o h am Chrioſd gus an diugh, le clainn na fior Eaglais; agus ata fos air aidmhaladh le 'r naimhde direach, araon fior agus cinnteach. Ach dfhoillſuich Dia aonachd na Eaglais ſan ſgrioptuir; theagaiſg an Eaglais an ni ceudhna do ghna, chreid gach uile linn e, fos ata 'r naimhde direach ag aidmhaladh, nach bheil ſonas no ſlainte re fhaotin amach as an aon Eaglais Chaitholach ſo; uime ſin, ata ſe feimail do gach aon neach bhith 'n a bhall aſteach ſan aon Eaglais Chaitholach ſo, air neo cho 'n faic e Dia go brath ann trocair.

## FAICSINACHD NA EAGLAIS.

*C.* AM bheil Eaglais Chrioſd do ghna faicſinach?

*F.* Tha 'n Eaglais do ghna faicſinach; agus is ponc do chreideimh ſo: Bha i faicſinach anns gach uile tra o h am Chrioſd gus an diugh, amhuil mar bhithas i gu deireadh an t' ſaoghail do ghna faicſin-ach; oir air di' bith air a deanamh ſuas do Bhuach-

ailleaa, no luchd teagaifg agus Pobal: do Bhuachaillean fduireadh, theagafgadh, agus fhriothealadh nan facramaidean gu deireadh an t' faoghail, do Phobal ata air an teagafgadh, air an riaghluchadh, agus air an fduireadh leofan, agus aid ag glacadh nan facramaidean aig an laimh fa. Gach uile neach go folluifach ag aidmhaladh an 't aon creideamh ceudhna: nois is nithe fo tha uile folluifach: uime fin ata Eaglais Chriofd do gna faicfinach.

*C.* Ciod an reafun a' ta agad air fin?

*F.* Gur eigin, gu bith Cuideachd, no comunn ud do dhaoine do gha faicfinach, aige 'm bheil agus aige an robh do ghna Ordugh naomh no Riaghl Eaglais do fhagartan o leith amuigh; ag fearmonachadh, ag baifdeadh, agus ag friothealadh nan faeramaidean. Ach ata Eaglais Chriofd na Cuideachd, no na comunn do dhaoine aige 'm bheil do ghna Riaghl Eaglais no ordugh naomh fhagartan o leith amuigh; ag fearmonachadh, ag baifdeadh, agus ag friothealadh nan facramaidean. Air an abhar fin, is eigin gu bith Eaglais Chriofd araon folluifach agus faicfinach gu deireadh an t' faoghail.

*C.* An dearbh thu fin o'n fgrioptuir?

*F.* Dearbhidh mi, oir deir Ifaias m' an Eaglais chriofduidh,—' Agus thig gu crioch 'fna laithe ' deirionach, gu 'n daingnichar flaibh tigh an Tigh- ' arna air mullach nan fleabhte, agus gu 'n togar ' ofcion nan cnuic i; agus rithidh na cineadh uile d' a ' ionnfuidh. Agus theidh moran fluagh, agus their ' iad; thigibh agus rachamid fuas gu fliabh an ' Tigharna, gu tigh Dea Iacob, agus teagaifgidh ' eifan duinn a flighean, agus imichidh finn 'n a ' lorga fa, neo chumeana; oir o fhion theidh an ' an lagh amach, agus focal an Tigharn' o Ieruf- ' alem.' Ifaias. ii. 23. Nois a reir nam Proteftanaich

fein ata Faidh ſan aite ſo labhairt ma Theachd Chrioſd agus gloir Eaglais ſa. Ach cionnas is urradh aon neach ſhaoilſin, gur urradh ſliabh, daingnaichte air mullach nan ſleabhte, agus air a thoghail oſcion nan cnuic, agus ſgaoilte ri ſealladh nan Geintilaich uile ritheadh d' a ionnſuddh, bhith go brath neo-fhaicſinach : uime ſin ata 'n Eaglais do gha faicſinach agus ſgaoilte ri ſealladh gach neach, mar ſliabh air mullach nan ſleabhte, agus mar cnoc air arduchabh oſcion nan cnuic.

*C*. Creud an dearbhadh ata agad airſon faicſinachd bith bhuan Eaglais Chrioſd ?

*F*. So,—' Feuch do chuir mi luchd faire air do ' bhallan o Ieruſalem, nach dun am bheul ſa la no dh ' oidche go brath.' Iſaias lxii. 6. Ann ſo tha gealladh cinnteach againe o'n Dia uilechumhachdach air bhuan mhairtheanachd luchd faire ſan Eaglais, nach dun am beul ſa a la no dh oidche : ſe ſin re radh air buan mhairtheanachd luchd teagaiſg fhirinach ſan Ieruſalem ſpioradail, Eaglais Chrioſd ; dream nach leig ſios am feaſd aitheantan agus teaſgaſg a Maiſdair neamhaidh ſa ſhearmonachadh. Nois cionnas dfheudas an Eaglais ſin bhith folaichte 'n uair air bith, aige 'm' bheil o Dhia gealleadh nach bith a Buachaillean ſa go brath air an cuir 'n an toſd.

*C*. Creud an dearbhad eile tha agad ?

*F*. An ſgrioptuir ſo, ſam bheil an Dia uilechumhachdach ag radh ris an Eaglais,—' Uime ſin bhithidh ' do gheatan ſa foſgailte do ghna, ni 'n druidhar ' iad a la no dh oidche, chum gu 'n tugadh daoine ' chugad neart nan Geintilaich, agus gu 'n d thugar ' nan riogha, da t' ionſuidh.' Iſaias lx. 11. Cia beag ata ſo cordadh ris am bharrail phroteſtanach ſin ma 'n Eaglais, a deir ſiad bha folaichte car ochd ceud blianadh no tuilleadh, an tra tha 'n ſgrioptuir

ag radh gu bith a geatan fosgailte la agus a dh oidche, Air an abhar sin ata 'n Eaglais do ghna sofhaicsinach.

*C.* Ciod an reasun eile tha agad airson buan fhaicsinachd Eaglais Chriosd ?

*F.* An reasun so. An sollus sin ata do ghna dealradh san t' saoghal, agus am baille sin ata suidhaichte air mullach an chnuic no sleabh, cho 'n feud iad bhith folaichte uair air bith, ach is eigin dhoibh bhith do ghna sofhaicsinach agus folluisach do gach uile neach. Ach is sollus Eaglais Chriosd ata dealradh do ghna air an t' saoghal ; agus baille i suidhaichte air mullach an chuinc, nach feudar bhith folaichte. Air an abhar sin is eigen do h Eaglais Chriosd bhith do ghna faicsinach anns gach linn do 'n t' saoghail.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh sin on sgrioptuir ?

*F.* Chunic sinn a cheana o Isaias gur sliabh an Eaglais suidhaichte air mullach nan sleabhte : agus tre sin soilleir do 'n t' saoghal ; agus do ghna faicsinach. Agus ata t' soisgeul ag innseadh an ni ceudhna ag radh'—' Sibhse sollus an t' saoghail,' (dierse Criosd ri Buachaillean na Eaglais,)—' Baille air a ' shuidhachadh air an t' sliabh ; nach feudar fho- ' lach.' N. Math. v. 14. Tuille fos ata firinn buan fhaicsinachd Eaglais Chriosd air a dearbhadh o chosmolachd an deagh shil, agus an chogail ata araon ag fasadh maille re cheile gus am an fhaoghair, san aon fhearunn ; is e sin gu deireadh an t' saoghail, —' Oir is e am faoghair crioch an t' saoghail, ach ' 'siad an deagh shiol clann na rioghach.' N. Mat. xiii. Nois, ma dfhasas an deagh shiol sam mhachaire uile maille ris a' chogal gu crioch t' saoghail, is eigin uime sin gu 'm bith cuideachd lionor agus faicsinach ann, do ghna gu deirheadh an t' saoghail, ga sior aidmhaladh na creideamh fhirinach : agus

an lorg ſin ag ſior aidmhaladh na h Eaglais. Oir cionnas is urradh iadſan bhith 'n an deagh ſhoil, nach hheil ag aidmhaladh an creideamh ſa, o na's ann leis a chriodhe tha duin ag creidſin chum ſireanachd, agus leis am bheul ag aidmhaladh chum ſlainte.

*C.* Am bheil dearbbadh air bith 'eil agad o'n ſgrioptuir m' an Eaglais fhaicſinach?

*F.* Tha, oir deir N. Pol,—' Agus thug Dia ' droing araid, gu bhith nan Apſtail, droing eile gu ' bhith nam faidhean, agus droing gu bhith nan ' ſoiſgeulaich, agus droing eile gu bhith nam buach- ' aillean agus nan luchd teagaiſg, chum na naoimh ' dheanam iomlan, chum obair na miniſdralachd, ' chum togail ſuas Cuirp Chrioſd (an Eaglais) gus ' an d' thig ſinn uile chum aonachd creideimh.' Epheſſ. iv. 11, 12.

*C.* Ciod ata thu tarruing o'n earrunn ſo?

*F.* Tha, na bithadh an Eaglais folaichte no neofhaicſinach air uair air bith, mar ata na Proteſtanaich ag radh gu robh i; cionnas, guidham ort b' urradh na Buachaillean neofhaicſinach ſin na caoraich bheathachadh no 'n teagaſgadh; no cionnas b' urradh na caoraich dhol ionnſuidh nam Buachaillean neofhaicſinach ſin, gu bhith air am beathachadh agus air an teagaſgadh leoſan ata folaichte orra; no cionnas dfheudadh na Buachaillean folaichte ſin na caoraich choimheadh o'n namhaid, chum agus nach bithadh iad air tonnluaſgadh leis gach uile gaoith theagaiſg agus cleaſachd dhaoine cealgach ata laidheadh ann am plaide chum na caoraich mhealladh agus tharruing air ſeachran o'n fhirinn.

*C.* Ciod an dearbhadh eile tha agad air ſon buan fhaicſinachd na Eaglais anns gach linn?

*F.* Tha t' ordugh ſo a thug Crioſd d'a Apſtail ag

radh,—' Imichibhse agus teagaisgibh gach uile ' chinnach 'g am baisdeadh ann ainm an Athair, a-' gus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Ag tea-' gasgadh dhoibh gach uile nithe a dh aithne mise ' dhuibh a choimheadh.' N. Matth. xxviii. 19, 20.

Nois co neach nach faic o so, nam bithadh Eaglais Chriosd neofhaicsinach aig uair air bith; nach b' urradh ordugh agus aithne Chriosd bhith air an coi-lionadh: se so an reasun, do bhri gu bheil baisdeadh agus teagasgadh nan nithe folluisach nach feudar dheanamh, no coilionadh le Buachaillean neofhaic-sinach. Tuilleadh eile, nach bheil gach duine cean-gailte 'n Eaglais eisdachd fuidh phian damnaidh sior-ruidh.—' Mar eisd e ris an Eaglais (deirse Criosd) ' bithadh e dhuit mar Gheintilaich agus am Publio-' canach.' N. Matth. xviii. Ach cionnas dh eisdas am poball an Eaglais sin ata folaichte no neofhaic-sinach, agus nach feudar a faighail amach air di bhith folaichte. Nois is e so 'n sdaid san robh Eaglais Chriosd car ochd ceud blianadh a reir teagasg nam Protestanach: araon an Eaglais agus nam Buachail-lean neofhaicsinach

*C.* Na Chreid na h Athreacha naomh agus na ceud Chreidmhaich eile, gu 'n robh agus bithadh Eaglais Chriosd do ghna faicsinach gu deireadh an t' saoghail?

*F.* Chreid iad—' Caite, deirse N. Iereneus, am faidh ' dunie leithaid Bhuachaillean, agus ata N. Pol a ' g innseadh, an uair deir e gu 'n shuidhaich Dia ' 'n a Eaglais air tus Apstail, &c.' Uime sin air dhoibh bhith suidhaichte le Dia san Eaglais ata siad do ghna faicsinach. L. iv. c. 45.

San dara linn deirse Origenes—' Ata 'n Eaglais ' lan soillse eadhon o h eirghe na greine gu laidheadh ' sios.' Hom. iii. air N. Matth. Cionnas uime sin

dfheudadh i bhith neofhaicfinach ann am air bith ?

San treas linn deirfe N. Ciprian—‘ Air d’ an ‘ Eaglais bhith air a fgeaduchadh le follus ar Tigh-‘ arna ne, ata i fgaoleadh a dearfa tre ’n t’ faoghal ‘ go iomlan.’ De unit. Eccles. Uime fin ata i do ghna folluifach.

San cheathro linn deirfe N. Crifoftom—‘ Is ‘ luaidhe bhithas follus na greine air a chuir as, na ‘ bhithas an Eaglais air a dorchachadh.’ Hom. iv. air Ifaias. Air an abhar fin gu brath cho bith an Eaglais neofhaicfinach.

San chuigo linn deirfe N. Auguftin —‘ Ata ’n ‘ Eaglais fuidhaichte air an t’ fliabh, agus cho ’n ‘ feudar i bhith folaichte. Ata iadfan go ro dhall, air ‘ an abhar fin nach faic fliabh go mor, ata dunadh ‘ an fuila ’n aghai follus fuidhaichte fan choinlair. ‘ Ata ’n cothar uile chinnteach fo aige an Eaglais ‘ nach feud i bhith air a folachadh.’ L. iii. cont. Parm. et cont. Petilian.

*C.* Carfon uime fin b’ aill leis nam Proteftanaich an Eaglais bhith neofhaicfinach ?

*F.* Do bhri gu ’n d’ rinn finne mach orra, nach robh Proteftanaich re faighail, no re cluintin no re fhaicfin fan t’ faoghal uile, roimh Martin Luther. Agus nach bheil Eoin Calmhin an t’ Ardathleafaich-oir ag radh ’n a litir chum Melancthon, (Genemha 1576. p. 108),—‘ B’ eigin duinne brifeadh amach o ‘ chommunn an t’ faoghail go iomlan.’ Nois cionnas b’ urradh e fo radh, nam bithadh Proteftanaich air an t’ faoghal roimh Martin Luther.

*C.* Ciod ata thu codhunadh o’n iomlan fo ?

*F.* Tha gu ’m bheil an Eaglais fin do ghna faic-finach ; anns am bheil Eafbuigean agus Sagartan air an fuidhachadh le Dia gu ’n Eaglais fdiureadh agus an treud bheathachadh gu deireadh an t’ faoghail :

anns am bheil am focal re shearmonachadh, na sacramaideanre fhriothealadh agus iobairt re thoirt suas feadh gach aite san domhain o eirghe gu laidhcadh greine ; agus sluagh re theagasgadh : anns am bheil sluagh, chum na sacramaidean ghabhail o liamh nan Sagarta, chum am focal eisdachd o bheul nan Sagartan, agus an Eaglais eisdachd agus gheilleadh di : Nois is nithe folluisach agus sofhaicsinach so uile : air an abhar sin ata Eaglais Chriosd do ghna faicsinach air an t' saoghal. Agus cho 'n iongantach so, agus gu 'n gheall Criosd gu 'm bithadh i do ghna mar bhaille air sliabh, faicsinach do 'n domhain uile, agus mar shollus ag dhealradh amach san t' saoghal, chum gach uile dhaoine shoilleirachadh.

## NAOMHACHD NA EAGLAIS.

*C.* CARSON ata 'n Eaglais air a gairmadh Naomh ?

*F.* Do bhri gu bheil i naomh 'n a Ceann eadhon Iosa Criosd, naomh ann a creideamh ata teagasgadh naomhachd ; naomh ann a sacramaidean ata uile ro naomh ; naomh ann an ioma ball di, no pearsana bha ainmol agus toilteanach mholaidh airson naomhachd, anns gach linn do na Chriosdachd, tre leantin a teagasgsa : fadheoi go firinach naomh, do bhri gu bheil i air a sdiureadh leis an Spiorad Naomh eadhon Spioradh na firinn ionnsuidh gach uile firinn agus naomhachd.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh o'n sgrioptuir gu bheil an Eaglais naomh ?

*F.* O'n aite so, far am bheil N. Pol ag radh, gu 'n d' thug Criosd e fein suas mar iobart airson na Eaglais—' Chum gu naomhicheadh, agus gu 'n glan-

'adh ſe i le ionnladh an uiſge trid an fhocail, chum 'gu 'n cuireadh i 'n a lathair fein, na h Eaglais 'ghlormhor, gan ſmal, gan phreaſa no gho, no 'ni air bith do leithidin ſin ; ach chum gu 'm bi- 'thadh i naomh, agus neolochach.' Epheſſ. v. 26, 27. Uime ſin ata 'n Eaglais naomh agus is ponc creideimh gu 'm bheil i naomh ; agus is e ſo ni tha Chreidh ag teagaſgadh duinn ag radh—'Creidamh 'anns an Spiorad Naomh, an Naomh Eaglais 'Chaitholach.'

*C.* Giodheadh naomhachd na Eaglais Chaitholaich, nach bheil cuid Chaitholaich cheart go h olc ri Proteſtanaich air bith ?

*F.* Tha go deimhin, agus iomad uair moran na 's meaſe : oir far am bheil beag naomhachd, ann ſin cho 'n urradh an t' olc no naomh ghaoidh bhith mor. Cho b' urradh duin' air bith a ſhliochd go iomlan dhamnadh, ach eiſan aige an robh priomh fhireantach re chailleadh. Ni 'm bheil creideamh go naomh, no ſacramaidean go naomh no h Eaglais go naomh aige Proteſtanaich mar aige Caitholaich, chum taire agus dimeas dheanamh orra ; agus uime ſin cho 'n iongantach gu bheil cuid Chaitholaich ni 's meaſe na Proteſtanach air bith : giodheadh ata beagan Naoimh aige Chaitholaich, ach ni 'm bheil aon air bith aige Proteſtanaich. Ach ge gu bheil cuid Chaitholaich olc agus gle olc, cho 'n argumaid ſo 'n aghai naomhachd na Eaglais idir, ni 's mo na 's argumaid e 'n aghai naomhachd Chrioſd ar Tigharna ne, gu 'n robh aon do dheiſciobail na Dhiabhal, Iudas a bhrath e. Oir is cinnteach an ni gu 'n dhuair e deagh theagaſg o Chrioſd, ge gu 'n robh e fein aingid agus olc.

## DOTHUITIMACHD NA EAGLAIS.

*C.* AM bheil an Eaglais neomhearachdach ann uile phuinc na creideimh ?

*F.* Tha i go deimhin neomhearachdach ann uile phuinc na creideimh ; agus air an abhar ſin re bhith air a creidſin ; ionas agus gu 'm feud gach duine tamh ghabhail go dionach ſabhailte air a breitheanais ſa.

*C.* An dearbh thu Dothuitimachd no neomhearachd na Eaglais o'n ſgrioptuir naomh ?

*F.* Dearbhidh mi, i. do bhri—' Gur i 'n Eaglais ' poſt agus ſteigh no bun daingnich na firinn. ii. Air ' a charraig ſo togidh miſe m' Eaglais, agus cho ' tabhair geatean Ifrionn buaidh uirre. iii. Ach am ' Paraclet, an Spiorad Naomh a chuiras an t' Athair ' uaidhe a 'm ainmſa teagaiſgidh eiſan dhuibh na h ' uile nithe a labhair miſe ribh. iv. Ach an uair ' thig eiſan ſpiorad na firinn, treorichidh e ſibh ' chum gach uile firinn. v. Agus guidhidh miſe ' an t' Athair agus bheir e dhuibh Comfurtoir eile ' chum agus gu 'm fan e do ghna maille ribh, ' eadhon ſpiorad na firinn.' 1 Tim. iii. 15. N. Matth. xvi. 18. N. Eoin xiv. 26. agus 16. 13. c. xiii. 16.

*C.* Ciod ata ſo daingnachadh ?

*F.* Tha Dothuitimachd mheartheanach Eaglais Chrioſd air talamh, 'ſe ſin re radh nach tuit an Eaglais ſin go brath ann mearachd ann aon phonc creideimh ; aige 'm bheil an Spiorad Naomh 'n a cuidheachd 'g a buachailleach, 'g a ſdiureadh agus 'g a treoruchadh chum gach uile firinn agus gu fantin maille ria gu deireadh an t' ſaoghail. Ni 'm feudar uime ſin a radh gu 'n thuit, no gu 'n tuit an Eaglais

go brath ann am mearachd ; an deidh do Chriosd ar Dia agus ar Tigharna a mhionna sa thoirt nach tuit i go go bradh o 'n firinn, agus nach faidh geatcan Ifrionn cumhachd na dorchadais buaidh uirre. Uime sin ma theirar gu 'n do thuit an Eaglais aig uair air bith, ann am mearachd ann puinc credeimh, no gu 'm feud i tuitam aig uair air bith. Ann sin is eigin a radh, dara cuid, gu 'n robh Criosd meallta 'n tra dubhairt e nach faidh geatean Ifrionn buaidh uirre; oir ma thuit i aig uair air bith ann mearachd, san uair sin thug geatean Ifrionn buaidh uirre: no radh nach b' urradh an Spiorad Naomh d' an d' thugadh i fuidh churam a coimheadh o namhaid no ise sdiureadh no threoruchadh ionnsuidh gach uile firinn, mar gheall Criosd ; ach ann aite sin, aig a cheud ionnsuidh do thug an namhaid uirre, gu 'n threig e dhreachd sa mar neach nach b' urradh a dhreachd colionadh. Nois, aon diubh so radh, ni'm bheil diamasladh no blaspheim ni 's airde ann : ach is e so fein an ni 's eigin a radh ann teagasg nam Protestanaich ata cumail amach gu 'n thuit an Eaglais ann am mearachd, agus gu 'n robh i h ann, car ochd ceud blianadh agus tuille, dhaindeoin air gach gealladh a thugadh di le Criosd air an atharrachd.

*C.* Ciod ata thu tuigsin tre Dothuitimachd na Eaglais ?

*F.* Tuigam le sin gur i 'n Eaglais Caitholach Romanach Ard Bhreatheamh faicsinach nan consboidean air talamh ; gu bheil i neomhearachdach araon ann a teagasg agus foillsuichadh puinc na creideimh ; agus fos gu 'm bheil aice cumhachd o Dhia thoirt air gach duine a creidsin fuidh phian damnaidh siorruidh.

*C.* Cionnas dhearbhas tu sin ?

*F.* Air an doigh so. Cho 'n urradh duine sam

bith, bhith ann am mearachd creideimh, tre bhith ag eifdachd agus ag creidfin an Tigharna Iofa Criofd. Ach ata gach neach ag eifdachd agus ag creidfin Chriofd, tre bhith ag eifdachd agus ag creidfin na Eaglais. Air an abhar fin, cho 'n urradh aon neach mearachd chreidfin no h eifdachd; tre bhith ag eifdachd no creidfin na Eaglais. Uime fin aris ata 'n Eaglais neomhearachdach ann puinc creimheimh; is eigin dhuit an ceud pairt do 'n argumaid fo aidmhaladh, no ni thu Criofd ciontach do bhreig dhamnichte; tha dara pairt no cuid deth mar an ceudhna dearbhta,—' Ge b' e neach dh eifdas ribhfe (Buach-' aillean na Eaglais) eifdidh fe riumfa; agus ge b' e ' neach dhiultas mife, 'ta e diultadh an ti chuir ' uaidhe mi.' Luc. x. 16. Ata na coileanailtan araon dofheachnach.

*C.* Cia mar ata thu dearbhadh gu'm bheil foillfuichaidh agus tairgfinin Comhairle uilechoitchion air a dearbhadh le Ardcheann fhaicfinach na Eaglais am Papa, neomhearachdach ann a cuifa creideimh?

*F.* Do bhri, gur i leithaid fin Chomharle uilechoitchion, guth an Eaglais iomlan; agus ata aige 'm Chomhairle fin an ceart Dothuitimachd, no neomhearachd ceudhna, ata aige 'n Eaglais chraobh fgaoilte tre 'n t' faoghal.

*C.* Creud an reafun eile a'ta agad air fin?

*F.* Do bhri, gur iad leithaidh fin fhoillfuichaidh agus thairgfinin, briathran an Spioraid Naoimh a reir raidh nan Apftail fein cruinnuichte ann Comhairle Ierufalem, ag radh,—' Oir chunnas do 'n ' Spiorad Naomh agus duinne, gan ni air bith tuil-' leadh a chuir oribh a dh uallaich ach na nithe ' feimail fo; fibh a fheachnadh nithe a chuaidh ' iobradh do iodholan agus folo no fuil, agus ni ' tachta, agus ftriopachas; uatha fo ma choimhead-

'as ſibh ſibh fein, ni ſibh go maith ſlan libh.' Gniomh. xv. 28, 29.

*C.* Creud an dara h argumaid ata agad airſon Dothuitimachd na Eaglais?

*F.* Tha ſo; ma bhithas Crioſd do ghna maille ris an Eaglais, agus ma rinn e i mar ſteigh no bun daingnich na firinn: agus a reir ghealladh ſa, nach faidh agus nach urradh geatean Ifrionn, na h Eireaaich buaidh thoirt uirre; agus gu 'n d thug e a Spiorad ſa dhi gu neartuchadh agus a treoruchadh chum gach uile firinn; ionas agus gur iad a foillſuichaidh no tairgſinin ſa, ann Comhairle choitchionn, briathran no deachdan an Spioraid Naoimh: ann ſin cho 'n urradh an Eaglais tuitam ann am meardachd. Ach rinn Crioſd ſo uile airſon a h Eaglais fein, agus gheall e e mar an ceudhna. Air an abhar ſin ata e dodheanta gu 'n tuiteadh an Eaglais ann mearachd air bith, ann am puinc creideimh. Oir deirſe Crioſd,—'Feuch ata mi maille ribh gu deireadh an 't' ſaoghail.' N. Matth xxviii.

*C.* Cionnas dhearbhas tu, gur i h Eaglais Chrioſd 'n a Comhairlean agus 'n a Buachaillean ſa, Ard Bhreathamh gach conſboid ann a cuiſa creideimh; agus gu bheil na uile Chrioſduidhean ceangailte gheilleadh do gach ponc a ſhocruichas i?

*F.* O'n ſgrioptuir a deir,—'Ma dh eirichas cuis 'ro chruaidh dhuit am breitheanas, agus gur cuis conſboidach iad ann taobh aſtigh do gheatean ſa: 'ann ſin eirichidh tu, agus theidh thu ſuas ionn'ſuidh an aite, a raoghnichas an Tigharna do Dhia. 'Agus thig thu dh ionnſuidh nan Sagarta na Lemh'itaich, agus am Breathamh a bhithas, ſan am ſin, 'agus fioſrichidh tu, agus taiſbeanidh iadſan dhuit 'binn na breitheanais. Agus deanidh tu, a reir na 'binn ſin a dfheuchas an droing ſin dhuit a bhithas

'do 'n aite ſin, a raoghnichas an Tigharna. Agus 'bheir thuſa an aire, gu dean thu do reir gach uile 'ni a thaiſbeanas iad dhuit: a reir binn an lagh a 'theagaiſgas iad dhuit, agus a reir na breitheanais a 'dh innſas iad dhuit, deanidh tuſa, na claoin o'n 'bhinn a thaiſbeanas iad dhuit gu deas na gu cli 'agus an duine, a ni go ceannaireach, agus nach 'eiſd ris an t' Sagart ata ſeaſamh ann ſinn ag mi- 'niſdralachadh ann a lathair an Tigharna do Dhia, 'no ris am Bhreathamh; baſichidh an duine ſin, 'agus cuiridh tuſa t' olc air ſuibhal o Iſrael.' Deut. xvii. 8. &c.

*C.* Ciod ata thu tarruing uaidhe ſo?

*F.* An ni ſo, ma 's e gu 'n robh leithaidh ſo chumhachd aige 'n Eaglais Iudhach ſan t' ſean lagh ann a cuiſa conſboideach, mar ata thu faicin tre focal Dea gu robh aice; nach mo go mor na ſin cumhachd Eaglais Chrioſd ſan nuadh lagh, eadhon lagh an ghrais agus na firinn. Oir cho robh ſan Eaglais Iudhach, no ſna Sagarta ſan t' ſean lagh; ach amhain, mar ſgaile agus mar fhioghair lom air Eaglais Chrioſd. Ionas gu 'm bheil Eaglais Chrioſd go fada oſcion an Eaglais Iudhach ſan t' ſean lagh; agus ata 'n corp oſcion failais an chuirp. Oir cho 'n ann d' iſe bha gealladh, ach do Eaglais Chrioſd ſan nuadh lagh: uime ſin mar b' eigin do clainn Iſrael; an Eaglais o ſhean eiſdachd agus geilleadh da breitheanas ann cuiſa conſbiodeach fuidh phian bais: nach mo go mor na ſin is eigin do gach Crioſdhuidh geilleadh do Eaglais Chrioſd, agus tamh ghabhail go h umhal air a breitheanas ann cuiſa creideimh; air faicin ma dhiultar i gu 'n damnar an t aman go ſiorruidh an Ifrionn.

*C.* Am bheil dearbhadh agad o tiomna nuadh gur i 'n Eaglais, (ſe ſin Ardbhuachaillean na Eaglais) Breathamh gach uile conſboid m' an creideamh?

*F.* Ata Fiadhnuiſa ghlormhor againe ſan Tiomna Nuad, airſon Udharas Comhairlean agus Buachaillean na Eaglais ag breathnachadh cuiſa chonſboideach ann creideamh; agus fos airſon an tean cheagal ſin fuidh bheil na creidmhaich uile ceangailte ſeaſamh r' a breitheanas ſa fuidh phian damnaidh,—' Ma ' pheaccichas do bhraithair ann a d' aghai (co acca ' ſan tre ſpid, taire no ſgannal) imich agus innis a ' lochd dha eidar thu fein agus eiſan amhain; agus ' ma dh eiſdas e ruit choſainn thu do bhrathair. ' Ach mar eiſd e ruit, tabhair leatſa aon no dias eile, ' agus mar eiſd e h iadſan; innis (a lochd agus a ' dhearmad) do 'n Eaglais. Ach mar eiſd eiſan an ' Eaglais, bithadh e dhuit mar Gheintilach agus am ' Publiocanach.' N. Matth. xviii. 15, 16, 17, 18. Is e ſin, amhairc air an neach ſin a dhiultas an Eaglais mar neach air a ſgaradh o'n Eaglais, mar phearſa nach bu coir dhuit bhith 'na cuideachd: mar rinn na Iudhaich ſan am ſin thaobh cuideachd na Geintilaich agus nam Publiocanaich,—' Go diemhin deiram ' ribhiſe (Buachaillean na Eaglais d' am feud leithaid ſin chuiſa tachairt) ' cia b' e air bith an ni cheangalas ſibhſe air an talamh bithidh iad ceangailte air ' neamh, agus ge b' e air bith ni fhuaſgalas ſibhſe ' air an talamh, bithidh iad fuaſgailte air neamh.' Uaidhe ſo tha ſinn ag faicſin gur eigin gach trom chuis thoirt an lathair na Eaglais agus gur iſe tha gu 'm breath deirionach thoirt; agus gu bheil gealladh aice, ciod air bith cheangalas i air talamh gu bith an ni ſin fein ceangailte air neamh: uime ſin ata gach duine ceangailte fuidh phian bais ſiorruidh ſeaſamh r' a breitheanas ſa; 'anns gach ponc aige 'm buintin re creideamh.

*C.* Am bheil, le ſin, na creidmhaich uile ceangailte fuidh phian damnaidh ſiorruidh, Buachaillean

na Eaglais eisdachd agus seasamh ri 'm breitheanas sa, anns na puinc consboideach uile ?

*F.* Tha siad go deimhin uile ceangailte, agus sin a reir orduchadh Chriosd fein.

*C.* An dearbh thu sin o'n sgrioptuir ?

*F.* Dearbhidh mi ; oir deir Criosd san t' soisgeul re Buachaillean na Eaglais na Easbuigean agus na Sagartan,—i. ' Co sam bith neach dh eisdas ribhse ' eisd e riumsa, agus co sam bith dhiultas le taire sibhse, ' ata e 'g am dhiultas le taire. ii. Mar chuir an t' ' Athair uaidhe mise, is amhuil sin ata mise 'g ar ' cuir sa (Buachaillean na Eaglais) uamsa mar an ' ceudhna. iii. Agus thug e droing araid gu bhith ' nan Apstail, &c. agus droing eile gu bhith nan ' Buachaillean, agus nan luchd teagaisg chum nan ' naoimh dheanamh iomlan. iv. Cuimhnichibh iad- ' san aige 'm bheil an riaghail thareis oribh, a la- ' bhair ribhse focal Dea, leanibh an creideamh sa, ' Iosa Criosd an de agus an diugh, agus go siorruidh ' an ti ceudhna. Na bithibh air bhar giu lan muncuairt ' le teagasgan eagsamhla, agus coimhach. Frea- ' gairibh iadsan aige 'm bheil am riaghail thareis ' oribh, agus geillibh dhoibse, oir ata siad re faire ' air bhar n anama, mar mhuintir d'an eigin cunn- ' tas thoirt uatha. v. An ti aige am bheil eolas air ' Dia tha se 'g ar n eisdachd sa, ach an ti nach bheil ' o Dhia cho'n eisd e riunne, o so aithnichidh sinn ' spiorad na firinn, agus spiorad a mhearachd.' N. L. x. 16. N. Eoin xx. 21. Ephes. xi. 11. Eabh. xiii. 7, 17 1 Eoin, iv. 6.

*C.* Ciod ata thu tarruing o na sgrioptuira so ?

*F.* Gu bheil e lan soilleir o na sgrioptuira so, gu bheil gach Criosduidh air an orduchadh, na h Apstail agus an luchd leaneamhuin sa, ann dreachd, eadhon Buachaillean agus luchd teagaisg na h Eag-

lais, eiſdachd mar gu 'n eiſdeadh iad Crioſd fein; gheilleadh doibh agus an creideamh a leantin, mar dheanadh iad do Chrioſd ann pearſa. Agus ata e fos ſoilleir, gu 'n robh nam Buachaillean agus an luchd teagaiſg ſo, air an orduchach agus air an toirt duinn, airſon ar luchd iuil, agus ſdiuraidh ſan t' ſligh ionnſuidh ar ſonas ſiorruidh, chum ar gleitheadh ann aonachd creideimh, agus ann firinn; chum ar coimheadh uaidhe bhith air ar giulanadh muncuairt le cleaſachd Eireacaich, agus gach gaoith theagaiſg a thairgas iad: ionas agus gur ann tre 'n leantin ſa amhaim is urradh ſinne bhith tearuinte agus ſabhailte. Ni 'm bheil eidirdhealachadh air bith deante, eidar nan Apſtail, agus Buachaillean, no luchd teagaiſg nan linnin re teachd 'n an deidh ſa; thaobh tean cheangail an t' ſluaigh ſheaſamh riu, agus an leantin. Ach mar ata Ioſa Crioſd an de, agus an diugh, agus go ſiorruidh an ti ceudna: amhuil ſin bithidh Udharas Buachaillean agus luchd iuil na Eaglais do ghna air a daingnachadh le Crioſd; do bhri gu bith ſe fein do ghna maille ria. —' Imichibh agus teagaiſgibh gach uile chinnaich; ' agus feuch ata miſe maille ribh a ghna gu deireadh ' an t' ſaoghail.' N. Matth. xxviii. Cſbar ata thu faicſin ge b' e neach dhiultas Buachaillean na Eaglais eiſdachd, gur e Crioſd ata ſe diultadh, agus co ſam bith ni ſin ni 'm bheil pairt aige ann Dia no 'na Eaglais, —' Oir an ti aige am bheil eolas air Dia, tha ſe ' 'g ar n eiſdachd ach an ti nach bheil o Dhia cho 'n ' eiſd e riunne o ſo aithnichidh ſinn ſpiorad na firinn, ' agus ſpiorad a mhearachd.'

*C.* Cionnas dhearbas tu, gu bheil an Eaglais ſin a 'ta na Breathamh ann conſboidean creideimh, mar an ceudhna neomhearachdach 'n a breitheanas ſa?

*F.* O fhocal Dea, leis am bheil Dia gealtin do 'n

Eaglais Chriosduidh Dothuitimachd siorruidh ag radh,—' Thig an Slanuighoir gu sion chum droing ' sin a phillas o pheaccaidh ann Iacob; deirse an ' Tigharna, air mo shon sa, 'si so mo chumhnannt ' riusan deirse an Tigharna; mo spiorad, ata ort, ' agus mo bhriathran a chuir mi 'n a d' bheul ni 'n ' imich iad as do bheul sa, no as beul do shiol, no ' as beul siol do shil sa deirse an Tigharna o so suas ' agus go brath.' Isaias lix. 20, 21.

*C.* Ciod ata thu tarruing uaidhe so?

*F.* Gu bheil gealleadh cinnteach againe o Dia uile chumhachdach, ann slighe cumhnainnt buan sheasmhach agus mairtheanach; an deidh teachd Chriosd ar Slanuighoir sa; nach fagadh a spiorad sa, eadhon an Spiorad Naomh, spioraid na sirinn go brath an Eaglais; agus a bhriathran a chuir e aon uair 'n a beul, is e sin an fhrinn chriosduidh go iomlan, mar bha i air a teagasgadh, agus air a toirt di leis an t' Slanuighoir cheudhna, nach fagadh iad a beul go brath: is e sin re radh, gu 'm bithadh na sirinnin sin do ghna air an teagasgadh agus air an aidmhaladh leis an Eaglais feadh gach linn o so suas agus go brath. Uime sin ata 'n Eaglais go brath neomhearachdach, air dhi bhith aice do ghna 'n a cuideachd araon spioradh agus focal Dea nach treig go brath i, agus nach d' thoirar uaipe am feasd.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith eile agad airson neomhearachd na Eaglais Chaitholaich?

*F.* ' Ata leanabh air a bhreith duinn, dhuinne ' tha Mac air a thoirt; agus bithidh an t' uachdra- ' nachd air a gulan sa; agus bheirar mar ainm air ' an t' Iongantach, an Comhairleach, an Dia cumh- ' achdach, an t' Athair siorruidh, Prionnsa na ' siothchaint. Air teachd amach a h uachdranachd se, ' agus a shiothchaint se co bhith crioch; air cathair

' Dhabhidh, agus air a rioghachd ſa, chum ſin dh
' orduchadh agus dhaingnachadh le breitheanas a-
' gus le ceartas o ſo ſuas eadhon go brath. Coilionidh
' eud an Tigharna ſo.' Iſaias ix. 6, 7. Uaidhe
ſo tha ſinne faicſin, nach tig crioch go brath air
mead no fas ſiothchaint na Eaglais; agus fos gu
bheil an t' orduchadh agus an daingnachadh buan
mhairtheanach rioghachd ſpioradalta Chrioſd an
Eaglais; ann ſo air a ghealltin, 'g a ſaoradhſa go
ſiorruidh o gach uile mearachd damnaichte. Cia
beag ata 'n t' iomradh ſo ma h Eaglais Chrioſd, ag
cordadh ri beacht nan Proteſtanaich mu ſdaid na
Eaglais roimh an ath leaſachadh ſa; 'n uair b' aill
leo, aghai na talmhuin uile bhith coduichte thareis
le iodol a raidh car ochd ceud blianadh no tuilleadh
roimh 'n am fein.

*C.* Ciod an ath dhearbhadh ata agad airſon Dothuitimachd Eaglais Chrioſd?

*F.* So,—' Feuch thig bhar Dia ſa, thig ſe agus
' ſaoridh e ſibhſe. Ann ſin foſgalar ſuila nan duill,
' &c. Agus bithidh ſlighe mor ann, agus gaorthar
' dheth ſlighe na naomhaichd; cho 'n imich an neo-
' ghlan thareis air: ionas agus nach d' theid nan
' amadain fein air ſeachran ann.' Iſaias xxxv. 4,
5, &c. Ann ſo fos ata Eaglais Chrioſd air a ſgriobhadh no air chuir ſios, mar ard ſlighe, agus mar
ſlighe na naomhaichd; mar ſlighe go direach agus
go furaiſde: ionas agus nach urradh na amadain
fein dol air ſeachran ann; ma ſe gu bith iad, ach air
an ſdiureadh leis an Eaglais. Cionnas dfheudadh
uime ſin an Eaglais fein claonadh o t' ſlighe cheart,
agus le teagaſg ſa a claiinn uile threoruchadh air
ſeachran chum ſlighean na mearachd agus na damnaidh ſiorruidh, an tra tha gealladh aice o'n Dia
uile chumhachdach nach d' theid na h amadain fein
air ſeachran inte, an uair leanas iad a teagaſg ſa.

*C.* An d' thoir thu dearbhadh eile dhamh airson Dothuitimachd Eaglais Chriosd ?

*F.* Bheir mi o'n Faidh ceudhna—' Mar mhionaich ' mi nach rachadh uisgicha Noa ni 's mo thareis air ' an t' saoghail, mar sin mhionaich mi, nach bithin ' feargach ruit agus nach cronichin thu, oir imichidh ' na sleabhte agus gluasar na cnuic ; ach cho 'n ' imich mo chaoimhnas uaitse, ni mo gluasar cumh- ' nannt mo shiothchaint sa, deirse an Tighar- ' na, aig am bheil trocair ort.' Isaias liv. 9, 10. Nois thugadh gach neach breith, mar leoir mionnan solamunta an Dia uile chumhachdach, chum an Eaglais dhaingnachadh agus a saoradh o gach uile mearachd damnaichte, ann aghai creideamh agus deagh bheusa. Nois chuireadh i go cinnteach corruich agus fearg air Dia, na tuitidh i aon uair am mearachd damnaichte, (mar ata iodal aoraidh), ach ata Dia ag mionnachadh nach bith corruich air, agus nach cronich e Eaglais Chriosd go siorruidh. Aris thugadh gach neach breith o'n ghrunt teagaisg so, co acca bha Eaglais ann, mu 'n cuala guth riamh air Protestanaich san t' saoghal ; aige an robh, ann a cumhachd a gheallaidh so, caoimhnas Dea, agus cumhnannt na siothchaint air an deanamh cinnteach di. Agus ma bha, carson chuaidh iad amach as a Communn sin, an uair nach b' urrin an Communn sin bhith miothaitneach do Dia go brath a reir a ghealladh fein.

*C.* An daingnich thu fhasda neomhearachd na Eaglais le sgrioptuir o 'n t' sean tiomna ?

*F.* Daingnich mi, oir deir am Faidh ceudhna m' an Eaglais.—' Agus teagaisgar do chlann uile leis ' an Tigharna, agus is mor bithas siothchaint do ' chlainne sa ; oir ann fireantachd daingnichar ' thusa, na bithadh eagal ort ; oir cho tig se ort,

'Feuch (deirse Dia ris an Eaglais) go deimhin cruin-
'nichidh siad re cheile, ach cho 'n ann triomsa no
'leam sa. Ge b' e air bith cruinnichas re cheile 'n
'a t' aghai sa tuitidh iad air do sga. Cho toirt ball
'airm air bith ata air a dheanamh ann a t' aghai sa
'buaidh ort, agus gach teanga, a dh eirichas ann t'
'aghai sa, ann am breithreanas damnidh tu.' Isaias,
liv. 13, 15, 17. Iadsan uile a 'ta 'g radh agus ag cumail ris, gu 'n do thuit Eaglais Chriosd aig uair air bith chum mearachdan ann a creideamh, gabhadh iad eagal, agus thugadh iad an aire do 'n bhinn uabhasach so, air a labhradh amach ann aghai naimhdean na Eaglais chriosduidh.

*C.* An dearbh thu mar an ceudhna, o'n t' soisgeul no Tiomna nuadh Dothuitimachd no neomhearachd na Eaglais ann a cuisa consboideach creideimh?

*F.* Dearbhidh mi sin go soilleir,—'Is tusa Peadar
'('se sin is tusa charraig) agus air a charraig so togidh
'mise m' Eaglais, agus cho tabhair geatean Ifrionn
'buaidh uirre.' N. Matth. xvi. 18. Cho b' urradh neomhearachd na Eaglais bhith air innseadh ann an briathran na's treise na so, a labhair ar Tigharna, leis am bheil sinn air ar deanamh cinnteach gu 'n do thog e fein, am fear oibrigh is glioce Eaglais fein air a charraig mar dearbhadh ann aghai gach stoirm agus tuile a reir nan briathran sin,—'Thainic an t' uisge
'anuas, agus thainic na tuilte agus sheidh na gaotha
'agus bhuail iad air an tigh, agus cho do thuit e,
'oir bha a bhunachar suidhaichte air a charraig.' N. Matth. vii. 25. Amhuil sin ata Eaglais Chriosd, tigh Dea suidhaichte air a charraig, mar dhearbh daingean ann aghai gach stoirm agus tuile Eireacaich, eadhon, ge gu 'n eireadh Ifrionn fein maille riu chathadh ann aghai na Eaglais; giodheadh ata se air innseadh dhuinne, nach toir iad buaidh go brath

uirre; ach ann feart a agus ann a cumhachd geallaidh an Tigharna Iosa Criosd gu 'n toir ise buaidh air uile chumhachdan na dorchadais; agus air gach namhaid a dh eirichas suas 'na h aghai sa; agus air an abhar sin, aris, ann a feart a gheallaidh so, cho 'n urradh an Eaglais tuitam ann am mearachd no clann sa thoirt go brath air seachran; uime sin ata 'n Eaglais do ghna dothuitimach agus neomhearachdach ann uile phuinc na creideimh.

*C.* Creud an dearbhadh eile 'ta agad o'n t' soisgeul airson Dothuitimachd na Eaglais?

*F.* An dearbhadh so,—' Uime sin imichibse, agus ' teagaisgibh gach uile chinnach, 'g am baisdeadh ann ' ainm an Athair, agus a Mhic, agus an Spioraid ' Naomh. Agus ag teagasgadh dhoibh gach uile ' nithe, a dh aithne mise dhuibhse a choimheadh, ' agus feuch ata mise maille ribh do ghna gu deir-' eadh an t' saoghail.' N. Matth. xxviii. 19.

*C.* Ciod ata thu tarruing uaidhe so?

*F.* 1. Gu bheil e ro shoilleir, nach urradh an gealladh so bhith ceangailte re pearsana nan Apstail amhain: oir cho robh iad gu bhith beo gu deireadh an t' saoghail 'n am pearsana fein: agus air an abhar sin is eigin do na ghealladh so bhith air a shineadh dhoibhse agus d' am Foicheimnuichoira sa Buachaillean na Eaglais feadh gach uile linn gu deireadh an t' saoghail. ii. Ni 'm bheil e ni's lugha soilleir, a reir briathran an ti sin nach d theid thart go brath, ge gu 'n rachadh neamh agus talamh thart. Gu 'n gheall ar Tigharna, ann so, a lathairachd uilechumhachdach agus a chuidhachd mhairtheanach sa d' a Bhuachaillean ceudhna sin na Eaglais, cho 'n ann airson tri no ceithair cheud blianaidh; ach do ghna, eadhon gu deireadh an t' saoghail. iii. Tha e soilleir gur eigin do 'n lathairachd chumhachdach so, agus

comhnadh ar Tigharna: an ti se an slighe, an fhirinn agus bheatha; Eaglais fhein a choimheadh anns gach uile linn do 'n t' saoghail o mhearachda millsach agus iodol aoraidh dhamnaichte: oir cionnas dfheudadh iad dol am mearachd no air seachran o'n fhirinn ann a leith roda na mearaichd agus am bhais, iadsan ata air an deanamh cinnteach, eisan bhith aca maille riu, mar an fear iuil; an ti 'se an sligh, an fhirinn, agus am bheatha. Uime sin ata 'n Eaglais Chaitholach do ghna neomhearachach: do bhri gu 'm bheil Criosd an ti' ta neomhearachdach maille ria do ghna.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith eile agad airson Dothuitimachd na Eaglais?

*F.* Tha so, o'n N. Pol. far an deir se re Timotheus,—' Sgriobham na nithe so chugad, chum agus ' gu 'm bith fios agad cionnas is coir dhuit thu fein ' a ghiulan ann tigh Dea ni 'se Eaglais an Dea bheo, ' post agus steigh no bun daignich na firinn.' 1 Tim. iii. 14, 15. Ach cho 'n urradh post agus steigh na firinn go brath breug no mearachd ann cuisa creideimh chumail suas. Air an abhar sin cho 'n urradh Eaglais an Dea bheo mearachd ann cuisa creideimh a chumail suas am feasd, agus an lorg sin ata Eaglais an Dea bheo do ghna neomhearachdach ann cuisa creideimh. Oir na tuitadh an Eaglais ann mearachdan aig uair air bith; mar ata nam Protestanaich ag cumail ris gu do thuit i go trom; cionnas ann sin dfheudadh a radh, gur ise post agus bun daingnich na firinn. Nois carson deir nam Protestanaich gu 'n do thuit an Eaglais ann mearachdan agus iodol aoraidh, dhaindeoin air an sgrioptuir a' ta 'g innseadh Dothuitimachd na Eaglais ann cuisa creideimh go minic? Ni 'm bheil abhar eile ann, ach gu bu mhaith leo Criosd bhith neoneartmhor ann cumhachd gu 'n Eaglais choimheadh: agus meallta 'n a gheallaidh chum a

bhriathra choilionadh: agus le sin gu 'm bithadh am barrail fein m' an Eaglais araon cinnteach agus firinach. Oir mar ata 'n Eaglais fein, a reir an aidmhail fein araon tuitimach agus mearachdach ann creideamh; bu mhaith leo Eaglais Chriosd bhith mar sin mar an ceudhna.

*C.* Creud na coidhunaidh ata thu tarruing o'n a sgrioptuira agus na reasuin air an roimhradh?

*F.* 1. Is i 'n Eaglais a reir nan sgrioptuira sin. Rioghachd Chriosd, anns a riaghluich e go brath: uime sin cho leig Criosd le Eaglais sa bhith air a claoidheadh go brath leis an Diabhal.

2. 'Si 'n Eaglais Cathair Chriosd, ionad a thaimh agus a chomhnuidh siorruidh; uime sin cho cheadich e go siorruidh do 'n namhaid a toinnadh amach a lamhan sa?

3. 'Si 'n Eaglais Tigh Dea, nach d' thoir e thareis go brath do 'n Diabhal. Ann so ata Dia gabhail tamh, ann so tha se teagasgadh, ann so thog se a Chathair bhreitheanais. Ann so le sin amhain ata Cathair na firinn agus na creideimh.

4. 'Si 'n Eaglais Cro, Corp, agus Bean phosda Chriosd gan smal gan coirthe, cho 'n urradh aon neach a chro thoirt uaidhe n'a chorp dhealachadh uaidhe; agus cho bhith a bhean phosda sa go brath na Striopach aig an Diabhal.

5. 'Si 'n Eaglais Post agus Steigh na firinn. Cho 'n urradh Post agus Steigh na firinn am mearachd a chumail suas.

6. 'Si 'n Eaglais Slighe ard na naomhaichd, anns nach d' theid eadhon amadain air seachran. Uime sin cho d' theid an Eaglais fein go siorruidh air seachran.

7. Ata 'n Eaglais air a togail air charraig, agus cho toirt geatean Ifrionn buaidh uirre. Uime sin

ata i go brath tearuinte ann aghai gach uile mearachda.

8. Bithidh eagal an Tigharna air an Eaglais, agus bithidh 'ſi blathor agus laidir ann ſireantachd agus ann ſioth-chaint, go fada agus mhairthas grian agus gealach. Uime ſin cho d' theid i go brath air ſeachran o'n Tigharna chum leith roda ſaobh chrabhaichd agus iodoil aoraidh.

9. Gluaſidh an Eaglàis ann am breitheanaiſa Dhea agus coimhididh iſe reachda ſan; agus bithidh a h Ionad Naomh ſa 'n a meadhon ſa go ſiorruidh. Uime ſin cho bith iſe go brath air a truailleadh le mearachdan aingidh.

10. Rinn Dia cumhnannt ria, daingnaichte le moidh ſholamunta, nach leig e go ſiorruidh a chaoimhnas imeachd uaipe. Cumhnannt tre bith a Spiorad ſa, Spiorad na ſirinn do ghna maille ria, agus na briathran a chuir e air tus 'na beul, bithidh ſiad air an aidmhaladh le ſiol no ſliochd ſa, air feadh gach linn gu deireadh an t' ſaoghail. Uime ſin cho do treig agus cho treig i ſirinn Dea go brath.

11. 'Se Crioſd uachdaran na Eaglais agus ata e g orduchadh agus 'g a daingnachadh le ceartas agus le breitheanas go ſiorruidh. Uime ſin cho 'n urradh i bhith air a cuir air aimhleas no air ſeachran leis an Diabhal go brath.

12. Thug Crioſd Buachaillean agus luchd teagaiſg do 'n Eaglais; gu iſe chumail ann aonachd agus ſirinn, gus an tig ſinn uile d' a ionnſuidh fein, Eaſbuig ar 'n anama: tre leanadh ris nan Buachaillean agus an luchd teagaiſg ſin, bha ſinne gu bhith air ar coimheadh o mhearachd, agus gu faſadh ſuas ann Crioſd. Uime ſin, is neothuigſach an ni ſhaoilſin gu 'n robh riamh aimſir ann, anns am feudadh a radh gu 'm b' e corp iomlan nan Buachaillean ſin, na ceart dhaoine

threoruichadh ſinn air ſeachran o Chrioſd, agus ghiulanadh ſinn gu mearachd.

13. Maille re Buachailleau na Eaglais, ag leantin nan Apſtail, gheall Crioſd go ſolamunta bhith do ghna eadhon gu deireadh an t' ſaoghail, uime ſin cho d' theid iad go brath air ſeachran uaidhe ſan.

14. An ti bheir eiſdachd do Shagarta Miniſdaira na Eaglais, ata ſe g eiſdachd Crioſd fein. Air an abhar ſin cho b' urradh na Creidmhaich bhith air an treoruchadh air ſeachran o Chrioſd, trid eiſdachd a Mhiniſdaira ſa, corp iomlan nan Eaſbuigean agus nan Sagarta luchd leaneamhuin nan Apſtail.

15. An ti dhiultas an Eaglais eiſdachd 'n a Buachaillean ſa; meaſeadh e leis na daoine crioſduidh mar Gheintilach agus mar Phubliocanach. Uime ſin cho cheadichadh Crioſd go brath do chorp uile Bhuach aillean Eaglais ſa mearachd theagaſgadh.

16. Maille ri Buachaillean na Eaglais, na Apſtail agus an luchd leanamhuin ſa fanidh ſpiorad na firiun go brath, chum gach uile nithe theagaſadh dhoibh, agus chum iadſan threoruchadh ionnſuidh gach uile firinn. Air an abhar ſin cho truaill iad go brath an creideamh ſin, a thugadh an toiſach do na Naoimh tre cochuireadh ria, no toirt uaipe.

17. 'Se Dia fein Sollus ſiorruidh na Eaglais; uime ſin cho tuit i go brath fo dhorchadas mearaichd.

18. Cho dun a luchd faire ſa, go diadhaidh air an orduchadh, am beul ſa go brath. Uime ſin cho bhrath iad go ſiorruidh an t' Earbſa a thugudh dhoibh.

19. Gach uile dhaoine, chuiras 'na aghaiſa, thig iad gu neonitheachd, agus ſgrioſidh gach uile neach, a dhiultas ſeirbhais a dheanamh dhi. Air an abharſin ni bith idir aimſir ann, ſam bith e feimail cuir 'n a h aghai ſa, no ceannaircas a dheanamh uirre.

20. O na tairgſinin ſo uile, tha codhunadh ſo go leoir ſhoilleir ag ſrutheadh; mar nach b'urradh Eaglais iomlan Chriosd go brath dhol air ſeachran o na chreideamh, amhuil ſin cho 'n feudadh i ſeaſamh ann feim air bith, air Ath leaſachadh a creideimh ſa.

*C.* An robh na ſean Athreacha naomh na Eaglais, agus na ceud creidmhaich ag creidſin gu 'n robh an Eaglais dothuitimach no neohearachdach 'n an am fein; agus gu 'n ſeaſadh i mar ſin gu deireadh an t' ſaoghail. Mar ata na Caitholaich an diugh ag creidſin agus ag aidmhaladh?

*F.* Creid iad, agus uime ſin deirſe N. Pol an t' Apſtal,—' Sgriobham na nithe ſo chugad chum a-' gus gu 'm bith fios agad cionnas is coir dhuit thu ' fein a giulan ann tigh Dea ni a 's e Eaglais an Dea ' bheo poſt agus ſteigh dainnich na firinn.' 1 Tim. iii. 4. So deir an t' Apſtal ſan cheud linn.

*C.* Ann b' i ſo creideamh an dara linn, gu robh an Eaglais neomhearachdach?

*F.* B' i go deimhin, oir deir N. Ireneus aon do Eaſbuigean agus Martaira na linn ſo,—' Cho 'n ' bheil an fhirinn re h iarreadh o chach eile (na ' Eireacaich) a dfheudas tu go furaſda fhaighail o ' 'n Eaglais, lea d' fag na h Apſtail go re iomlan ' gach uile firinn; chum agus co ſam bith dh iar-' ras i, gu faidh e uiſge na beathaidh o'n Eaglais; oir ' is iſe geat na beathai; ach cho 'n bheil ſan chuid eile ' (gach uile Eireacaich) ach mearlaich agus creach-' adairan; agus air an abhar ſin, 's eigin dhuinn an ' ſeachnadh; ach na nithe a bhuinas do 'n Eaglais, ' is eiginn an gradhachadh leis an diochail is moa.'

Am feudadh e ſo radh na bithadh an Eaglais comaſach air a clainne ſa threoruchadh gu mearachd. Cho 'n feudadh go cinnteach: oir ſan aice ſa tha 'n fhirinn agus ni 'm bheil an firinn re fhaighail aſte,

—' Far am bheil an Eaglais, ann ſin ata 'n Spiorad; ' agus far am bheil Spiorad Dea; ann ſin ata 'n ' Eaglais agus gach uile gras.'—Nois ma tha Spiorad na firinn agus gach uile gras a ghna far am bheil an Eaglais. Cionnas ata ſe comaſach do 'n Eaglais dhol air ſeachran le mearachda milltach? Aris,—' Is ' eigin duinne na Sagarta ſin chreidſin a ta ſan Eag- ' lais, aige 'm bheil Foicheimnuchadh o na h Ap- ' ſtail a fhuair maille re cumhachd Eaſbuigach tiodh- ' lacadh cinnteach na firinn a reir gean maith an ' Athair. Aris, Ni 'm bith an Eaglais fo bhreith- ' eanas duine ſam bith: oir is aithne do 'n Eaglais ' gach uile nithe; inteſa ata creideamh iomlan an ' Athair, agus friotholachaidh uile Crioſd, agus ' tean eolas an Spioraid Naomh; ti 'ta teagaſgadh ' guch uile firinn.' L. 3. cont. Hæreſ. c. 4. c. 40. L. 1. c. 49, 62.

*C.* Na chreid creidmhaich an treas linn ann neo-mearachd na Eaglais?

*F.* Chreid iad, oir deir Origenes ſan linn ſo,— ' Tha ſin amhain air a creidſin mar fhirinn, nach ' bheil ann neoni neochordadh o bheuloideas na Eag- ' lais. Agus ann ar tuigſin an ſgrioptuir, cho 'n feud ' ſinn a chreidſin air achd eile; ach mar thug Eaglais ' Dea dhuinn e tre Foicheimnuchadh.'—Præfat. in L. Patriarch.

San linn ſo fos deirſe N. Ciprian,—' Cho 'n feud ' bean phoſda Chrioſd (an Eaglais) bhith air a ſa- ' lachadh le adhaltranas, oir ata iſe glan agus geam- ' nuidh. Aris, co ſam bith ata dealaichte o 'n Eag- ' lais agus ata dlu leantin ris am bhanadhaltranas, ata ' eiſan dealaicht' o gheallaidh na Eaglais. Cho n' ' feud Dia bhith aige ſan mar Athair ſa, aige nach ' bheil an Eaglais mar a mhathairſa. Aris Chum Ca- ' thair Pheadair, am priomh Eaglais cho 'n urradh

'anacreideamh no creideamh mhealltach teachd 'ſteach.' N. Ciprian de unit. Eccleſ. Epiſt. 55.

*C.* B' i creidamh an cheathro linn mar an ceudhna 'n Eaglais bhith neomhearachdach?

*F.* B' i ga namharas, oir deir Lactantius Firmianus ſan linn ſo:—'San aige 'n Eaglais Chaitholach amhain ata fior aoradh Dea 's iſe fuaran no tobar nafirinn, agus tigh comhnuidh na creideimh, &c.' L. 3. ult.

San linn cheudhna deirſe N. Ciril Ieruſalem. 'Chreidamh Romanach air aithneadh leis na h Apſtail; cho 'n feud i bhith air atharrachadh.' L. 3. c. 4. Apolog. cont. Ruffin.

*C.* Na creid muintir an chuigo linn fos ann neomhearachd na Eaglais?

*F.* Chreid iad, oir a deir Mhencentius Lirinenſis ſan linn ſo,—'Iadſan uile, nach aill bhith air an canntadh mar Eireacaich, is eigin doibh geilleadh do dhorduichean nan Cumhairlean uilechoitchion.' Adverſ. Hæreſ. c. 41.

San linn ſo fos deirſe N. Auguſtin,—'Is aithne dhamh tre fuillſuichaidh diadhaidh; gu bheil Spiorad na firinn ag teagaſgadh gach uile firinn do 'n Eaglais. Aris, is e cu thach is mionaraiche air bith, conſboid dheanamh ann aghai na Eaglais iomlan. Agus air mo ſhon fein; cho chreidin an t' ſoiſgeul fein; mar b' e, gu bheil udharas na Eaglais 'g am gluaſeadh chum ſin.' L. 4. de Bap. c. 4. Cont. Epiſt. Fundam, c. 5. Tha thu faicin uaidhe ſo cia daingean ladair bha na h Athreacha naomh ag creidſin an Eaglais bhith neomhearachdach do ghna.

Oſbar ſin, nach bheil ſinn uile g aidmhaladh ſan Chreidh mar an ceudhna, chreidſin ſan Eaglais Chaitholach mar ann Dia t' Athair, am Mac agus Spio-

rad Naomh, ag radh. Creidamh anns an Spiorad Naomh, an Naomh Eaglais Chaitholach. Nois cionnas dfheudadh finne creidfin fan Eaglais air an doigh fo ; mar bithadh an Eaglais fein araon dothuitimach agus neomhearachdach ann a creideamh. Carfon ata mi creidfin ann Dia ? nach e do bhri gur e Dia 'n firinn fein agus gur firinn gach ni do thaifbean e dhuinne : do bhri nach urradh e bhith meallta ann ni air bith a deirfe, no 'ta fe 'g innfeadh : agus uime fin cho 'n urradh e finne mhealladh ann aon ni, air an doigh cheudhna 'ta mi creidfin anns an Eaglais mar fhirinn a dfhoillfuich Dia re chreidfin, ata mi creidfin fan Eaglais do bhri nach urradh i, ach an fhirinn innfeadh, ata mi creidfin anns an Eaglais do bhri nach feud i bhith meallta 'n aon ni 'ta fi teagafgadh ; ata mi creidfin na Eaglais do bhri gu bheil i neomhearachdach 'na creideamh ; agus mar bithadh i neomhearachdach 'n a creideamh cho b' urradh aon neach creidfin inte, no Chreidh a radh ann firinn.

*C.* Creud anois do bharrail mu 'n dream fin a 'ta cuir mearachdan agus iodol aoraidh as leath na Eaglais ?

*F.* Gur Eireacaich go deimhin iad, no neochreidmhaich ; oir deirfe ar Tigharna,—' Eifan nach eifd ' an Eaglais, bithadh e dhuit mar Gheintilach agus ' mar Phubliocanach.' N. Matth. xviii. 17.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith eile agad air fon Dothuitimachd, no neomhearachd na Eaglais ?

*F.* Ata go deimhin o Leabhar aidmhail an chreideimh Phrefbiterianaich ; ionas agus gu 'm bheil naimhde trean an neomhearachd Eaglais, ag daingnachadh Dothuitimachd na h Eaglais ann creideamh : is e fo briathran an aidmhail creideimh fa,—' Do 'n Eag- ' lais Chaitholach fhaicfinach fo ; thug Criofd am ' Minifdralachd, Oracail, agus Orduigha Dhea, chum

'na Naoimh thionaladh agus an deanamh foirſe 'ſan bheatha ſo, gu deireadh an t' ſaoghail; agus 'ata ſe (Crioſd) le lathairachd ſa, agus le Spiorad 'ſa, do reir a gheallaidhſa, 'g a deanamh eifeach-'tach chuige ſin. Aris, agus Bithidh do ghna air 'talamh, Eaglais ag deanamh aoradh do Dhia do 'reir a thoil ſe.' Aidmhail an chreideimh. Caibdal. 25. p 84. 85.

Ciod ata thu tarruing uaidhe ſo ?

*F.* Gu 'm bheil e leoir ſhoilleir o h aidmhail ar naimhde fein, gu 'm bheil Eaglais Chrioſd dothuiti-mach, no neomhearachdach ann a creideamh. Oir ata 'n Eaglais ſin neomhearachdach ann creideamh: aige 'm bheil Crioſd le lathairachd ſa bith bhuan; agus a ſpiorad ſa maille ria do ghna air talamh a reir a gheallaidh fein gu deireadh an t' ſaoghail; chum iſe dheanamh eifeachtach chuige ſin; chum na Naoimh thionaladh agus an deanamh foirſe ſan bheatha ſo: aige 'm bheil ſior aoradh Dea do ghna 'n a fochair agus ata do ghna deanamh toil Dea air talamh. Ach ata 'n Eaglais Chaitholach ag deanamh do ghna air talamh toil Dea le aoradh firinach agus ceart, agus ata Crioſd le lathairachd diadhaidh ſa, agus a ſpioradſa, maille re miniſdralachd, oracail agus uile h orduigha Dhea aige an Eaglais Chaitholach chum iſe dheanamh eifeachtach, agus na Naoimh thionaladh agus an deanamh foirſe ſan bheatha ſo gu deireadh an t' ſaoghail: agus ſo uile reir aidmhail ar naimhde fein. Air an abhar ſin ata 'n Eag-lais Chaitholach dothuitimach a ghna no neomh-earachdach ann creideamh a reir aidmhail ar naimh-de fein.

*C* Ciod tuille tha thu tarruing màr dhearbhadh as aidmhail nam Proteſtanaich ?

*F.* Tha, gu bheil do ghna, agus gu 'n robh riamh

o h am Chriosd, agus gu 'm bith go brath aige Dia fior Eaglais fhaicsinach agus Chaitholach air talamh aige 'm bheil, aige an robh, agus aige 'm bith do ghna maille ria Criosd le lathairachd diadhaidh sa, agus a spiorad sa chum a deanamh do ghna eifeachtach, chum na Naoimh thionaladh agus an deanamh foirfe san bheatha so gu deireadh an t' saoghail: agus ise do ghna toirt aoradh ceart agus firinach do Dhia, agus ag deanamh a thoil sa. Nois gu bith leithaidh so do Eaglais Chaitholach agus fhaicsinach aige Dia air talamh, a 'ta na Protestanaich fein ag aidmhaladh, ag radh ann Leabhar aidmhail an chreideimh, —' Giodhcadh bithidh do ghna air ' talamh Eaglais re aoradh a dheanamh do Dhia, do ' reir a thoil se.' Ach gu bheil a leithaid so dh Eaglais Chaitholach agus fhaicsinach aige Criosd do ghna air talamh, dhearbhar sin cheana le ioma sgrioptuir leoir fhoilleir, le aidmhail na ceud creidmhaich; agus fos le aidmhail direach nam Protestanaich fein. Air an abhar sin bha Eaglais Chaitholach no craobhsgaoilteach agus faicsinach aige Criosd air talamh, ag toirt aoradh firinach agus folluisach d' o Dhia agus ag deanamh toil Dea, san cheart uair, agus anns an cheart rinn aimsir; anns na dh imaich Luther ceud Apstal nam Protestanach, amach o 'n Eaglais Chaitholach Romanach, anns an robh e fein roimh sin na Shagart; do bhri reir aidmhail ar naimhde fein ata Eaglais Chaitholach agus fhaicsinach do ghna air talamh aige Criosd re aoradh dha, agus ag deanamh a thoilsa; agus ma tha i do ghna ann bith, agus folluisach; bha i fos folluisach agus faicsinach re aoradh do Dhia; san am anns an d' imaich na Protestanaich aiste. Nois cho robh Eaglais Chaitholach agus faicsinach air bith eile san am sin, no roimh an am sin, no deidh 'n am sin aige Criosd air

talamh ; Ach an Corp no cuideachd ſin do Chrioſduidhean a bha ann cochommunn re Papa na Roimh Ceann faicſinach na Eaglais, Foicheimnuichoir N. Peadair agus Camharba Chrioſd air talamh. Oir cho robh Lutheranaich ann, roimh Martin Luther ceud Apſtal nan Lutheranaich. Cho robh Calmhinaich ann, roimh Eoin Calmhin ceud Apſtal agus Ceann toiſach nan Calmhinaich agus nam Preſbiterianaich ; an aon fhocal cho robh Proteſtanaich ann, roimh nam Proteſtanach, oir cho chualar ainm Phroteſtanaich riamh ſan t' ſaoghal roimh dealachadh Lutheir agus Chalmhin, agus an luchd leaneamhuin ſa, o 'n Eaglais Chaitholach a bha ſan am ſin ann lan ſhealbh aoraidh agus creideimh Chrioſd. Uime ſin aris dhealaich na Proteſtanaich iad fein o 'n Eaglais ſin a bha ſan am ſin re aoradh ceart do Dhia ; agus ag aidmhaladh go folluiſach creideamh Chrioſd ; o 'n Eaglais ſin aige an robh Crioſd tre lathairachd agus a ſpiorad ſa maille ria gu deireadh an t' ſaoghail ; le ſin a reir an aidmhail fein, dfhag iad Eaglais Chrioſd agus firinn Dea ; chum creideamh ur agus barrail dheanamh dhoibh fein dealaichte o 'n t' ſean chreideamh ; fuidh 'n ainm uaibhreach agus ainmol Athleaſachaidh maith agus diadhaidh na creideimh ; mar gu ſeaſeadh Eaglais agus creideamh Chrioſd ann feim air Athleaſachadh dhaoine.

*C.* Creud fa 'n ſhearmonaich na Proteſtanaich an toiſach ; agus ata ſiad do ghna ag ſearmonachadh d' an ſluagh ſa ; gu deachaidh Eaglais Chrioſd air ſeachran ann creideamh agus gu 'n thuit i ann iodol aoraidh agus ann ioma ſaobh - chrabhaidh eile ; agus le ſin gu robh mor fheim airſon Athleaſachadh ann creideamh, air d' an t' ſaoghal uile bhith baite ann iodol aoraidh mar dier ſiad car ochd ceud bliadhadh agus tuilleadh roimh ſin ?

F. Tha reasun, carson shearmonaich iad ann sin; agus carson ata siad do ghna ag searmonachadh an ni ceudhna d' an luchd leaneamhuin sa; ro shoilleir. Oir air dhoibhse tuitam o' n Eaglais agus aonachd creideimh trid uabhar borb agus Eireacachd; mar thuit Satan o neamh: bu maith leo luchd leaneamhuin bith aca; air an abhar sin bha 'e ro fheimail d' an ur-creideamh sa; an Eaglais sin o 'n thuit iad dheanamh go dubh go olc agus go truaillidh agus dfheudadh iad. Oir ata se leoir shoilleir, na searmonichadh iad aig an ceud teachd amach sa, o'n Eaglais Chaitholach; gu robh Eaglais Chriosd dothuitimach no neomhearachdach ann creideamh; gu robh an Spiorad Naomh, agus gu bithadh e do ghna maille ri chum ise threoruchadh ionnsuidh gach uile firinn agus gu sanadh e marri gu deireadh an t' saoghail: agus nach faidheadh geatean Ifrionn buaidh am feasd uirre. Deiram na searmonichadh iad air an doigh so; nach faidheadh iad aon neach ach beag, a leaneadh iad 'n an ur-creideamh sa: oir ann sin dfheudar radh riu, ma 's e gu bheil an Eaglais neomhearachdach ann creideamh; ciod am fein uime sin ata ann t' athleasachadh sa; oir ma tha 'n Eaglais neomhearachdach ann creideamh, is eigin le sin gur meailtoir thusa. Ach bha siad tuilleadh is fada san cheann gu so dheanamh: agus air an abhar sin ghabh iad an rod b' aith-ghearre chum luchd leaneamhuin fhaotin; tre seidheadh suas an ur theagasg le trompaidh eile cogaidh nach cualar riamh roimh sin san t' saoghal ag radh, Dfhailnaich an Eaglais, thuit i go trom o'n fhirinn, chuaidh i air seachran o chionn iomad la, chlaoin i dh ionnsuidh mearachda, agus thruailleadh i le iodol aoraidh ata grainealach agus uabhasach araon do Dhia agus do dhaoine: oir ise bha glan agus sgeaduichte le firinn, ise bha.

na bean phofda chiateach aige Criofd feadh cuig ceuda blianadh; dfhas i fadheoi go falach agus go truaillidh; chlaon i go mor air ais, dfhag i bhith mar Eaglais do Chriofd; agus dfhas i na ftriopach agus fineagoga do Shatan. 'Se Ceann fa Papa na Roimh an t' Ainticriofd fin, duine fin a pheaccaidh, mac an fgrios ata 'g a h arduchadh fein anns an Eaglais, ann aghai Chriofd, agus ofcionn gach uile ni d' an gairar Dia, no d' an deanar aoradh; ionas mar Dhia gu bheil e na fhuidheadh ann Teampull Dhea g a nochdadh fein gur e Dia. Uime fin thigibhfe amach o Bhabilon Cathair Shatain, thigibhfe amach o na bhanftriopach fearlaideach fin ata air mifge le fuil nan Naoimh; agus gabhibh an t' foifgeul anois go glan air a tairgfe dhuibh; an t' foifgeul fin a bha air a cumail ann daorfe le Papa na Roimh car ochd ceud blianadh agus tuilleadh; gus na raoghnaich Dia finne 'n a throcair chum follus thoirt dhuibh. Uime fin air dhuibh ur fhollus fhaighail, tilgibh amach na Eafbuigean agus na Sagartan fin o'n Cathreacha uabhreach, ni 'm bheil ann ta uile, ach buill an Ainticriofd. loifgibh fios an Eaglaifa, brifibh gach iomhaigh agus crois a gheibh fibh. Nois gur ann air an doigh fo chuir iad fuas an ur-chreideamh an toifach ata gach eachdruin anns an am, ag dearbhadh go leoir fhoiileir; agus an uair nach d' rinn an trompaidh bheoil fo gnothach rinn iad fein do 'n chlaidheamh go tric mar ata feanachas uile t' faoghail ag feuchuin. Agus gur e fo doigh air na labhair iad agus ata fiad ag labhairt m' an Phapa, agus an Eaglais: faic Leabhar aidmhail an chreideimh. Caibdal xxv. p. 25.

*C.* Ach nach deir na Proteftanaich; ge gu 'n do thoifaich an creideamh anmoch, gu 'm bith iadfan go maith duais riufan a bha h ann o'n toifachd; agus

ſin, a reir raidh Chrioſd fein—' Bithidh an droing ' dheirionach air thoiſach, agus an droing ata air ' thoiſach air dheireadh.' N. Matth. xx. 16.

*F.* Gu bheil an creideamh anmoch, is ni cinnteach ſin; agus o na tha i anmoch, is fior chothar ſin nach i creideamh ſe, creideamh Chrioſd, ach creideamh an eanchainn diamhaoin fein: oir ata creideamh Chrioſd gan atharrachadh gan chaochladh o h am Chrioſd gus an diugh; amhuil mar bithas i do ghna gu deireadh an t' ſaoghail, a reir a gheallaidh fein. Aris ata e fior, gu feud an droing dheirionach barrachd duais bhith aca, air an droing a bha air an gairmadh ann toiſach orra, chum na creideamh; agus le ſin feudidh droing dheirionach bhith air thoiſach, agus an droing ata air thoiſach air deireadh. Ach chum an droing dheirionach bhith air thoiſach is eigin dhoibh dhol aſtigh tre 'n dorus do chro nan caorach an Eaglais Chaitholach, aige 'm bheil do ghna an Spiorad Naomh maille ria. Ach airſon nan Eireacaich a dhealichas iad fein o'n Eaglais agus cro nan caorach; agus leis am miann dhol gu neamh air ſlighe agus ſeol eile; cho 'n ann tre dorus cro nan caorach; ni 'm bheil annta, ach gaduichean agus luchd reubainn ata teachd chum nan caorach mharbhadh agus am mealladh trid an tarruing air ſeachran o'n Eaglais, cro nan caorach, anns am bheil beatha 'mhain aca re fhaighail. Thugadh Proteſtanaich, agus gach Eireacaich eile, a dfhag cro nan caorach an Eaglais; agus a chuir cro, no cothional eile ſuas d' an deanamh fein, ann aghai chro, no 'n Eaglais ſin a dfhag Crioſd air talamh, an aire; cia mor an dochair uime ſin ata ſiad deanamh orra fein, tre ſmuaintuchadh gu 'm feud iad an anama fein ſhabhaladh air ſlighe nach d' orduich Dia dhoibh.

## CAITHOLACHD NA EAGLAIS.

*C.* CIOD ata thu tuigſin leis an fhocal Caitholachd no h uilechoitchiontachd na Eaglais ?

*F.* Tuigam gu bheil an Eaglais uilechoitchion araon thaobh am agus aite.

*C.* Cia mar ata 'n Eaglais Caitholach no h uilechoitchion thaobh am ?

*F.* Do bhri gu 'n robh an Eaglais ann o h am Chrioſd gus an ceart am ſo lathair ; agus gu bith i fos ann as ſo ſuas go deireadh an t' ſaoghail do ghna faicſinach.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh ſin ?

*F.* O'n ſgrioptuir far am bheil Crioſd ag radh ri h Apſtail ſa, agus an luchd-leaneamhuin Buachail' lean a Eaglais fein,—' Imichibhſe agus teagaiſgibh ' gach uile chinnaich. Agus feuch ata miſe do ' ghna maille ribh gu deireadh an t' ſaoghail. Agus ' aris ; Bithidh ſe na riogh air tigh Jacob go brath, agus ' cho bhith crioch air a rioghachd.' N. Matth xxviii. 20. &c. N. Luc. i. 32. A reir a gheallaidh ſo ſeaſidh Eaglais Chrioſd agus mairthidh ſi do ghna air talamh faicſinach, o'n am ſna ſhuidhaich e fein air a charraig i gu deireadh an t' ſaoghail gan atharrachadh, gan chaochladh 'n a teagaſg no na creideamh ſa. Uime ſin ata Eaglais Chrioſd Caitholach no uilechoitchion thaobh am. Ach cho 'n bheil an Eaglais Phroteſtanach Caitholach no uilechoitchion thaobh am : do bhri nach bheil, ach da cheud blianadh agus leath cheud, o na thoiſaich an creideamh an toiſach mar ata ſaoghail uile fioſrach air : agus le ſin ata cuig ceud deug blianadh agus tuilleadh uatha dheanamh ſuas a bheallach no beum ata eadar toiſachd an creideamh ath-leaſ-

ſaichte ſa; agus am Chriosd. Air an abhar ſin cho 'n i'n Eaglais Phroteſtanach Eaglais Chriosd. Ach is e 'n Eaglais Chaitholach Romanach fior Eaglais an Tigharna Ioſa Criosd: do bhri gu bheil aice ſa amhain Foicheimnuchadh Ard-bhuachaillean faicſinach na ſuidheadh as deidh cheile air cathair N. Peadair Prionnſa nan Apſtail; o h am Chriosd gus an la diugh, mar ata 'n ſaoghal uile fiosrach air. Uime ſin is i Eaglais na Roimh amhain ata Caitholach thaobh am; le ſin is i Eaglais na Roimh amhain, aon Eaglais Chriosd, agus cho 'n aon air bith eile.

*C.* Ciod ata thu tuigſin tre Caitholachd no uilechoitchiontachd na Eaglais thaobh aite?

*F.* Tuigam le ſin, gu bith an Eaglais air a craobhſgaoladh thareis air gach uile fineadhais agus rioghachdan an t' ſaoghail go iomlan.

*C.* Cionnas dhearbhas tu ſin?

*F.* O'n ſgrioptuir a deir,—' Thig gach uile fineadh ' a rinn thu, agus ni ſiad aoradh 'n a do lathair ſa, ' o Tigharna! Agus aris; Iarr orms, agus bheir mi ' dhuit na Geintilaich mar t' oighreachd, agus ' criochan iomallaiche na talmhuin mar do ſhealbh.' Pſal. lxxxvi. 8, 9. Pſal. ii. 8. Ann ſo tha ſinne faicſin gu bheil gach fineadh, gach duthich agus rioghachd air an gealleadh do 'n Eaglais agus gu dean iad uile aoradh do Dia inte, le ſin ata 'n Eaglais Caitholach thaobh aite reir geallaidh Dhea fein.

*C.* Ciod an dearbhadh eile tha agad o'n ſgrioptuir air Caitholachd na Eaglais?

*F.* An dearbhadh ſo, o Iſaias an Faidh ag radh m' an Eaglais Chriosduidh,—' Sein o h aimrid, ' thuſa nach do giulain clann, bris a mach ann a ' ceol, agus glaodh go ro ard, thuſa nach robh re ' ſaothair chlainne: oir is lionor go mor clainne na ' h aonarain, no clainne na mnaoi phosda, deirſe an

'Tigharna; meaduich aite do phailliunn ſa, ſinadh 'iad amach curtina t' ionaid comhnuidh ſa, na 'caomhn, dean fada do theuda, agus neartuich do 'phoſtean. Oir briſidh tu mach air an laimh dheas 'agus cli, agus ſealbhichidh do ſhiol ſa na Geinti-'laich agus ni ſiad nam bealte, no na cathreacha 'aonarach bhith ataichte le'n ſliochd.' Iſaias liv. 1, 2, 3. Uime ſin ata 'n Eaglais Caitholach thoabh aite.

*C.* Ciod eile dearbhadh ata agad?

*F.* So o leabhar na Foillſe, far am bheil ſinne leabhadh, gu bith an Eaglais air a cruinnuchadh amach as gach uile fine, cineadh, ſluagh, treibhe, agus teanga ata air feadh an t' ſaoghal uile, o thuath gu deas, o eirighe gu laidheadh greine: ionas agus nach tig crioch air Caitholachd na Eaglais thaobh am agus aite gu deireadh an t' ſaoghail. Taiſb. Eoin. vii. 8.

*C.* An dearbh thu neach tig crioch air Caitholachd na-Eaglais?

*F.* Dearbhidh mi ſin o ghealladh Dhea fein ag radh,—'Rinn mi cumhnannt re mo dhream thao-'ghte, agus thug mi mo mhoid do mo ſheirbhaiſach 'Dabhi.' Daingnichidh mi do ſhliochd go brath, 'agus ſuidhichidh mi do chathair rioghol ſa o 'gheinealach gu geinealach am feaſd. Mar an 'ceudhna ni mi eiſan mo cheud gineadh ni's airde 'na riogha na talmhuin. Coimhididh mi mo thro-'cair dhoſan go brath, agus feaſidh mo chumhnannt 'go tean ris, agus ni mi fos a ſhoil ſa ſeaſmhach go 'brath, agus bithidh a cathair rioghol ſa mar laethe 'na flaitheas. Mo chumhnannt cho bhris mi; agus 'cho 'n atharrich mi an ni ſin a chuaidh amach as 'mo bheul. Aon uair do mhionnaich mi air mo 'naombachd fein, nach deanin breug do Dhabhi.' 'Mairthidh a ſhliochd ſa go brath, agus a chathair

'rioghol mar a ghrian ann mo lathair. Daingnichar 'i go brath mar a ghealach, agus mar m' fhaidh-'nuis fhirinach anns na flaitheaifa.' Pfalm lxxxix. 3, 27, &c. 33. Tha gealladh cinnteach again' ann fo air buan mhairtheanachd agus air buan Caitholachd Eaglais Chriofd; ionas agus gu mairth i go fada agus mhairthas grian agus gealach o am gu am, o cheud teachd Chriofd gu dhara teachd fa,—'Oir 'ann laethe nan riogha fin cuiridh Dia na flaitheais 'fuas rioghachd (eadhon rioghachd Chriofd an 'Eaglais) nach millar no nach fgriofar am feafd, 'agus feafidh fi go brath.' Daniel ii. 44. Tha thu faicin anois buan Chaitholachd Eaglais Chriofd air a dearbhadh o fgrioptuira lionor: ionas agus gu bheil e leoir fhoilleir nach urradh an Communn fin, no creideamh fin aige nach robh bith do ghna air talamh o am Chriofd gus an diugh, bhith na Eaglais aige Chriofd. Ach cho robh an Eaglais Phroteftanach ann o am Chriofd air talamh mar ata faoghal uile fiofrach air: uime fin cho 'n i'n Eaglais Phroteftanach Eaglais Chaitholach Chriofd.

*C.* Cia mar dfheuchas tu, gur i 'n Eaglais Romanach, an Eaglais Chaitholach fo, air am bheil an fgrioptuir agus an chreidh ag labhairt go tric?

*F.* Feuchidh agus dearbhidh mi fin go leoir fhoilleir o na nithe fo a leanas. Air tus do bhri nach robh, nach bheil cochruinnuchadh air bith do Chriofduidhean fan t' faoghal, a b' urradh, na's arradh am agus aite ghabhail afteach dhoibh fein; ach na Caitholaich Romanaich amhain; is e fin re radh ach amhain an Cochuideachd fin do dhaoine tha 'n cochommunn re Papa na Roimh. Thaobh am ata 'n Eaglais Chaitholach Romanach ag teachd go direach anuas o na Apftail gus an la diugh gan claonadh gan fiaradh gu laimh dheas no cli; ann fior theagafg Chriofd

agus nan Apſtail; agus uime ſin deirſe an ſgrioptuir thaobh Eaglais Chaitholach na Roimh ni nach dubhairt roimh riamh re cothional eile dhaoine,—‘ Chugibhſe uile, a’ ta ſan Roimh air bhar gradhachadh ‘ le Dia, air bhar gairmadh a bhith ’n ar Naoimh, ‘ gras gu robh dhuibhſe, agus ſioth chaint o Dhia ‘ an Athair, agus o Tigharna Iosa Crioſd. Air tus ‘ ata mi toirt buidheachas do mo Dhia ſa trid Ioſa ‘ Crioſd air bhar ſon ſa uile; do bhri gu bheil bhar ‘ creideamh ſa iomraitach air feadh an t’ ſaoghal uile.’ Rom. i. 7, 8. Faic uaidhe ſo cia craobh-ſgaoilte no Caitholach, cia chiateach, cia ainmol, agus cia iomraitach bha ’n Eaglais Romanach an am nan Apſtail fein, a reir briatharan an Apſtail nach feudar an cuir ann amharas. Agus bha ſi fos ro iomraitach agus cluiteach airſon a creideamh anns gach linn do ’n Chrioſdachd o ’n am ſin gus an diugh: agus bha clainne Dea uile ceangailte agus aontuichte ria, ann creideamh anns gach am, o’n am ſin, gus an la diugh; agus co air bith bha cruinnuichte ’n a h aghai ſa no dealaichte uaiche, ann an am air bith; dh amhairc an ſaoghal uile orraſa mar ſhluagh dealaichte o Chrioſd ar Tigharna ne. Uime ſin is i ’n Eaglais Romanach Chaitholach, ſior Eaglais Chaitholach an Tigharna Ioſa Crioſd; agus cho ’n aon air bith eile. Le ſin aris ata i Caitholach thaobh am.

An dara aite tha ’n Eaglais Romanach, Caitholach thaobh aite; ’ſe ſin re radh, gur i ’n Eaglais Chaitholach Romanach amhain ata Caitholach thaobh aite agus ionaid. Do bhri gach uile rioghachd, gach uile fineadh, agus gach uile duthich a ghabh re Crioſd an toiſach, bha ſiad uile go lear aſteach inte, agus ag geilleadh d’ a h uile orduigha, agus aitheantan Eaglais na Roimh, mar ata e leoir ſhoilleir o ſgriobhuinin agus eachdruina gach uile linn o am

Chriosd agus nan Apstail. Aig an la diugh fein cho 'n bheil Cochruinnuchadh air bith do Chriosduidhean air talamh a dfheudas bhith air a gairmadh Caitholach ; ach amhain Eaglais na Roimh : cho 'n e 'mhain do bhri gu bheil i ni 's moa, na gach uile Cochruinnachadh dealaichte do Phrotestanaich ; ach fos do bhri gu bheil i ni 's moa iomad uair, na gach uile Cochruinnachadh air an t' saoghal do Phrotestanaich ceangailte re cheile ann aon Chorp. Uime sin is i Eaglais na Roimh, aon Eaglais Chaitholach ar Tigharna Iosa Criosd air talamh, agus cho 'n aon eile sam bith.

San treas aite, do bhri, gur ann a reir Caitholachd Eaglais na Roimh, tha sgrioptuir naomh air a choilionadh, bhri gur ann, ann an Eaglais na Roimh, tha 'n Iobairt chiateach sin air a toirt suas do Dhia gach la o eirighe greine gu laidheadh sios na ceudhna ; mar ata 'n sgrioptuir ag innseadh roimh laimh ma Eaglais Chriosd ; ag radh,—' O eirighe ' greine gu dol sios na ceudhna, bithidh m' ainmsa ' mor am measg na Geintilaich ; agus ofralar tuis ' do m' ainms' anns gach uile aite, agus Iobairt no ' h ofrail fhiorghlan : oir bithidh m' ainmsa mor am ' measg na Geintilaich, deirse Tigharna na sloigh.' Malach. i. 2. Nois cho 'n bheil an Iobairt fhiorghlan so measg Phrotestanaich, no 'n tuis so air ofraladh suas do Dhia gach la o eirighe greine go dol sios na ceudhna, a reir an aidmhail fein : oir ata siad uile cuir cul ris gach uile, uile Iobairt ; agus ag gairmadh na Caitholaich nan luchd iodoil aoraidh airson creidsin san iobairt fhiorghlan so, chuaidh roimhinnseadh leis an Faidh. Uime sin 'si Eaglais na Roimh sior Eaglais Chaitholach Chriosd air talamh, agus cho 'n aon air bith eile ; do bhri gur ise mhain ata coilionadh an sgrioptuir.

*C.* An dearbh thu air doigh no modh eile, gur i Eaglais na Roimh, 'n Eaglais Chaitholach, agus nach aon air bith eile ?

*F.* Dearbhidh mi', bhith Caitholach no uilechoitchion thaobh am agus aite 'fe fin bhith cofreagairach ris gach am do 'n Chriofdachd ; agus bhith craobh-fgaoilte thareis air gach uile aite. Ach bha Eaglais na Roimh do ghna cofreagairach ris gach uile h am agus aite, o am Chriofd gus an diugh mar bhithas i do ghna gu deireadh an t' faoghail ; agus fos do ghna craobh-fgaoilte thareis air an t' faoghal ; mar bhithas i do ghna. Air an abhar fin is i Eaglais no Roimh Eaglais Chaitholach an Tigharna Iofa Criofd, thaobh am agus aite, agus cho 'n aon air bith eile.

*C.* An dearbh thu mar an ceudhna nach i Eaglais Phroteftanach air bith Eaglais Chaitholach Chriofd ?

*F.* Dearbhidh mi go furafda, do bhri gu bheil e foilleir ; an Eaglais fin nach bheil Caitholach no coitchion thaobh am agus aite, nach urradh i bhith Eaglais Chaitholach Chriofd. Ach cho 'n bheil agus cho robh riamh Eaglais Phroteftanach air bith Caitholach no coitchion thaobh am agus aite. Air an abhar fin cho 'n i Eaglais Phroteftanach air bith Eaglais Chaitholach an Tigharna Iofa Criofd.

*C.* Cionnas ata thu coduchadh fin ?

*F.* Do bhri, roimh Luther a threig Eaglais na Roimh ann blianadh ar Tigharna ne, 1515, an deidh Chriofd ; cho robh re fhaighail Proteftanach air bith air aghai 'n t' faoghail go iomlan ; mar ata fe air a choduchadh agus air aidmhaladh l' ar naimhde fein. Cuir ri fin, nach b' urradh na Proteftanaich aon fineadh, cinach no duthich riamh iompochadh o'n anacreideamh chum creideamh Chriofd ; agus nach robh riamh acafa cochommunn ris gach fi-

neadh ; ni 'm bheil do rireadh cochommunn iomlan acaſa nam meaſg no eattorra fein ann aon ponc creid-eimh ach gann : air an abhar ſin cho 'n iadſan ann modh air bith Eaglais Chaitholach Chrioſd : Oir ann aite ſluagh iompochadh ionnſuidh Chrioſd, mheall iad moran o'n fhior chreideamh le 'm breugan agus an cleaſachd cealgach, chum barraila faoin agus gaothal an cinn fein ; mar ata t' ſaoghal ag ſioſra-chadh go trom. Deiram nach bheil cochommunn do rireadh aige na Proteſtanaich eattorra fein ; agus cho robh riamh aca. Feuch cia mar labhair Luther ri dha Bhrathair athleaſaichte fein Calmhin agus Suinglius Ardapſtal na creideimh athleaſaichte ; 'n uair ata 'g an gairmadh na da Aſail, gu 'n dh ' ionnſaich iad an teagaiſg o'n Diabhal. Agus is ' eigin deirſe Luther, an dara cuid breug chuir air ' an Spiorad Naomh no aidmhaladh gu bheil corp ' agus fuil naomh fhirinach Chrioſd do rireadh, ' agus go deimhin a lathair ſan t' ſacramaid fein, go ' maith agus do 'n fhear ghabhail.' Sermo. de Sacram. ann blianadh 1527. Agus nach bheil na Pro-teſtanaich do ghna fhaſda o'n am ſin ag damnadh a cheile air an doigh cheudhna ſin : ionas agus gu bheil colion Eaglais, creideamh agus Papa nam meaſg ſa, agus ata chinn ann ; thaobh gur e riaghailt ſhuidh-aichte na creideimh Phroteſtanaich, gach duine an ſgrioptuir mhinuchadh a reir a bhreitheanais uaig-neach fein gan chriodhe na udharas aige duine ſam bith annaghairadh thoirt dha 'n a mhinuchadh ; agus le ſin cho 'n iongantach cia lion credeamh agus ſaobh bharrail ata nam meaſg, agus cho 'n bheil an Eaglais Phroteſtanach ni 's mo Caitholach no coit-chion, no tha h aon duine dhiubh Caitholach.

Aris, eadhon anns gach rioghachd agus duthich Phroteſtanach far am bheil ioma creideamh eagſamh-

uil agus dealaichte ; tha finne ceart go maith air ar n eiderdhealachadh leis an ainm Catholaich o chach eile uile ; agus ata Safgunach eiderdhealaichte o gach Albunach leis an lom ainm Safgunach ; agus fo reir aidmhail ar 'n naimhde fein.

*C.* Carfon ata thu gairmadh an Eaglais, an Eaglais Romanach ?

*F.* Do bhri, o h atharrachadh Chathair N. Pheadair as Antioch chum na Roimh ; b' i 'n Eaglais Romanach Ceann gach uile Eaglais eile ; agus d' ife bha t' Ardcheannas air a dhaingnachadh.

*C.* Creud no ciod an riaghailt leis am bheil an Eaglais ag coimheadh a Dothuitimachd fa ?

*F.* Tre beuloideas no feachadaidh Apftalach no tabhairt Teagaifg tre laimh gu laimh o Chriofd agus Apftail fa.

## BEULOIDEAS APSTALACH.

*C.* CIOD ata thu tuigfin tre beuloideas Apftalach ?

*F.* Tuigam gur e beuloideas no feachadadh Apftalach fior riaghailt cinnteach an chreideimh chriofduidh no toirbheartas teagaifg o Athair gu Mac, tre laimh gu laimh, o Chriofd agus Apftail fa ; ionas agus nach bu choir aon ni ghabhail mar chreideamh ; ach amhain an ni fin ata air a dhearbhadh a bhith air thoirt feachadh mar fo.

*C.* Cionnas dearbhas tu gu 'm bu choir dhuinne feafamh ri beuloideas Apftalach ann creideamh ?

*F.* O'n fgrioptuir a deir.—' Uime fin, bhraithre, ' feafibh go daingean, agus cumibh na beuloideafa ' do theagafgadh dhuibh co acca is ann le focal no ' le 'r litir ne.' Theffal. ii. 15. Far am bheil thu faicfin gur eigin feafamh ris an fhocal nach bheil

ſgriobhta go maith agus ris an fhocal ata ſgriobhta: mar ata ſian ag creidſin na Creidh agus ſeaſamh go daingean ria, ge nach bheil i ſgriobhta ſan ſgrioptuir,

*C.* Cionnas dhearbhas tu gur eigin dhuinne teagaſg, gach neach ſheachnadh, nach bheil a reir riaghailt na creideimh ſo?

*F.* Fos o'n ſgrioptuir a deir,—' Nois guidham ' oribh a bhraithre cotharichibh amach iadſan, ata ' togal conſaichean agus ag toirt oilbheime ann aghai ' na teagaiſg a dh ionnſaich ſibh agus ſeachnibh iad; ' oir cho 'n bheil an leithaid ſo ag deanamh ſeirbhais ' d'ar Tigharna Ioſa Crioſd ne. Agus aris, Ach ge gu ' ſeormonichadh ſinne no Aingeal o neamh ſoiſgeul ' eile dhuibh ach an ſoiſgeul a ſhearmonaich ſinne ' cheana dhuibh, bithadh e mallaichte.' Rom. xvi. 17. Gal. x. 8, 9. Uime ſin is eigin dhuinn ur ſhoiſgeulaich a ſheachnadh na tuitam maille riu fuidh na mhalluchadh uabhaſach ſo a ſgrioſas gras Dea ſan anam ann ſam bheatha ſo lathair agus a chlaoidhas e go ſiorruidh an Ifrionn.



*C.* Ciod their thu ris na Proteſtanaich agus ſandhroing eile, a thug ſoiſgeul agus teagaſg eile chum an t' ſaoghail tuilleadh agus cuig ceud deug blianadh an deidh do'n Apſtal ſin radh, agus am malluchadh ſin thoirt eadhon air Aingeal o neamh na tigeadh e thoirt teagaſg eile ſeachadh ach na fhuairar cheana?

*F.* Their, gu bheil am malluchadh ſo do ghna nan cuideachd agus orra, ionas agus nach urradh iad a chrathadh dhiubh go brath; mar tig iad aſteach chum an Eaglais ſin a threig iad, an Eaglais ſin air nach toir geatean Ifrionn, Eireacaich cumhachda na dorchadais buaidh go brath a reir geallaidh Chrioſd fein.

*C.* An feud an Eaglais dhol air ſeachran ann

creideamh ag ſeaſamh ris an riaghailt ſo, gan bhith gabhail ni ſam bith mar creideamh; ach an ni ſin ata, leis an Eaglais iomlan, air aontuchadh a bhith air a ghlacadh mar ſin o Chrioſd air tus agus, na h Apſtail?

*F.* Cho 'n fheudadh i, do bhri, chum air dhi dhol air ſeachran ann creideamh; b' eigin an dara cuid do'n Eaglais iomlan comhairle ghabhail ann breug fholluis chum i fein agus a ſliochd dhamnadh, no b' eigin dhi bhith aineolach air an ni bha air a theagaſgadh dhi mar chreideamh le Eaglais na linn a bha roimpeſa: agus ata ſiad le cheile dodheanta agus anacomaſach annta fein chum tachairt.

*C.* Cia mar dhearbhas tu gur dodheantaſa nan nithe ſin tre nadur?

*F.* Tre ſeaſbheachd agus neochaochlaidachd abhara tuitimach, d' am feud cuid airid dhiubh bhith eaſbhuideach ach ni 'm feud na coitchionta bhith mar ſin.

*C.* Minich ſin beagan?

*F.* Do bhri gu 'm feud aon duine, no dias no tri bhith air am breith, ach le aon laimh no ſuil amhain, trid eaſbhuidh an abharan airid ſa: ach gu failnuichadh an nadur uile dh aon uair; agus na uile dhaoine bith breithte mar ſo; ata e go iomlan dodheanta ſan nadur fein. Air an doigh cheudna feudidh aon duine no dias no triuir comhairle ghabhail eattorra fein ann breuga garbh folluiſach, chum iad fein agus an ſliochd dhamnadh; no bhith meallta ſan ni ſinn a bha air a theagaſgadh dhoibh ſe mar chreideamh o'n oige ſa; ach gu 'm fagadh an Eaglais iomlan nadur an duine (an ni 'ſe 'n reaſun) go fada, chum comhairle ghabhail, an cinn chuir re cheile ann a leithaid bhreug, no bhith meallta; tha ſo go dodheanta ſan nadur, agus ata e do dhaoine, gan bhith nan daoine.

*C.* Ach nach feudadh cuid mhearachda bhith air an gabhail asteach mar chreideamh san Eaglais, no snagadh go neomhothachal thareis air an Eaglais go iomlan, gan aon duine g' an learsin no tabhairt aire dhoibh?

*F.* Ni 'm feudadh idir, oir ata sin go dodheanta agus go anacomasach re tachairt; agus gu 'n tachaireadh no gan sgaoleadh galar ghabhaltach no fiabhras loisgach thareis air rioghachda go comlan car ioma blianadh, gan aon duine 'g a learsin no 'g iarreadh a grabadh: nois cho 'n bheil aon ni, air an t' saoghal, is moa bheir air daoine an aire thoirt agus bhith faicilach na caochladh no atharrachadh folluisach ann cuisa creideimh.

*C.* Ach nach feud cumhachd Phrionnsanan aimsiral no thar buadhachd ceill, no tuigse dhaonna agus reasuin, mearachda thoirt asteach chum na Eaglais?

*F.* Ni 'm bheil sin fos comasach, air faicin duinne, nach bheil sinn ann achd air bith air ar riaghluchadh, no air ar sdiureadh ann nithe, aige 'm bheil buintin re creideamh, tre cumhachd na spionadh reasuin air bith: ach tre riaghailt bheuloideasa, no seachadaidh Apstalaich, agus tre seoruchadh Eaglais iomlan gach aoin linn, ciod a bha air a theagasgadh le'r roimh Athreachan o Chriosd agus a h Apstail sa.

*C.* 'San chuid is lugha, nach bheil na h Eireacaich ag radh agus ag deimhnuchadh, gu 'n do threig an Eaglais an fhirinn agus gu 'n do mhearaich i ann creideamh?

*F.* Tha siad ag radh sin, gan teagamh air bith; ach cho dean sin an gnothach, sin radh go lom: mar bheil iad fos comasach sin dhearbhadh; ni nach b' urrin agus nach urrin iad am feasd dheanamh amach le coduchaidh leoir shoilleir agus neodhiultach.

*C.* Cionnas dhearbhas tu ſin ?

*F.* Air tus. Do bhri gu bheil creideamh agus ſealbh a ionnracais agus Dothuitimaichd air taobh na Eaglais: agus uime ſin ni'm bu coir dha bhith air a gheilleadh ſuas, no air a thoirt thareis gan ſoilleireachd cinnteach air a foirmheangadh, no nach robh i firinach ſan earbſa thugadh dhi.

2. Do bhri, an ti chaſaidas bean a choimhearſnaich do adhaltranais, gan dearbhaidh leoir ſhoilleir air ſin : cho 'n feudar eiſdachd ris, ach is eigin dha bhith fuathaichte agus air ghrainadh leis gach uile dheagh dhuine, mar mhaſluighoir, no fear cul chaintach ghrainealach ; cia mor ni's moa na ſin bu coir fuath thoirt dhoibhſin leis na deagh dhaoine go uile, ata cuireadh aith-chreideamh agus cul ſleamhnachd as leath an Eaglais, bean phoſda Chrioſd ! mar bith an coduchaidh ſa leoir ſhoilleir agus neodhiultach ; deiram gur coir do gach neach amhaircadh orra mar Eireacaich uabhaſach graincalach agus blaſphemach ; mar dean iad an dearbhaidh, ann cuis go trom araon neodhiultach agus neofhreagarach.

3. Do bhri, na bu leoir fiadhnuis agus ſoilleireachd na bu lugha na lan ſhoilleireachd choduchadh cuis do leithaid ſo naduir ; nach bheil e comaſach, gu cuiridh gach teanga bhreugach tuaſaidh agus coiſtri ſuas eadar gach duin' agus bean phoſda, agus gu 'n duiſgadh e ſuas na h iochdranaich is firinaiche ſan t' ſaoghal chu'n ceannaircas dheanamh ann aghaidh am Prionnſanan araon ſpioradalta agus aimſiral.

*C.* Ciod an reaſun eile tha agad cuime nach feud Eaglais agus lagh Chrioſd failnuichadh, agus bhith air am muchadh go iomlan ?

*F.* Do bhri, gu bheil abhara na creideimh ; eadhon dochas no earbſa am mhaith agus eagal an uilc o Dhia ; coitchion agus feimail, do ghna bualeadh aig

criodheacha dhaoine; agus 'g an cuir do ghna ann cuimhnachan air Dia eigin no eile, agus air an abhar ſin, is eigin dhoibh toradh agus efeachta buan mheartheanach agus fheimail bhith aca, chum na crioch ſin; ni nach feud bhith, anns an dream ſin ata cinnteach gur Dia Crioſd; nan aon ni eile, ach creideamh, dochas, agus gradh Chrioſd, agus coimheadh a lagh ſa, agus ſin go brath ag labhairt dhuinne m' an Eaglais iomlan; ge gu 'm feud daoine airid bhith mearachdach, agus fos tuitam air falbh o'n fhirinn Chaitholach: mar thuit Arius, Luther, agus Calmhin, agus moran eile.

*C.* Nach bheul na Proteſtanaich ag radh agus ag teagaſgadh; gu bheil teagaſg iomlan, ar Slanuighoir agus nan Apſtail thaobh gach ponc fheimail agus riachdanach na creideimh air an cuir ſios anns an fhocal ſgriobhta, agus le ſin nach bheil ni re chreidſin le creideamh dhiadhaidh, ach na nithe a 'ta ſgriobhta ſam Bhibal?

*F.* Ata ſiad ag radh mar ſin, agus oſbar air ſin ag radh ſin fein ann aghai focal ſgriobhta Dhea fein, a 'ta go ſoilleir ag deimhnuchadh nach bheil gach ponc air a ſgriobhadh a 'ta re chreidſin.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh, nach bheil gach ponc creideimh no teagaiſg, a 'ta r' an creidſin, air an ſgriobhadh anns am Bhibal?

*F.* Nach bheil Creidh nan Apſtail re chreidſin leis gach uile Crioſduidh, leis an aill Dia fhaicin ann trocair; giodheadh cho 'n bheil Creidh nan Apſtail air a ſgriobhadh ann aite ſam bith do 'n t' ſean Tiomna na Tiomna nuadh. Nois ata Chreidh agus gach ponc dhi go feimail agus go riachdanach re chreidſin, re ponc air bith a 'ta ſgriobhta ſam Bhibal: ionas agus ge b'e air bhith neach a dh aithas, ach aon ponc amhain do na Chreidh cho 'n urradh e go brath

bhith ſabhailte. Uime ſin is eigin do gach aon neach Beuloideas Apſtalach no teagaſg beoil nan Apſtail, mar ata Chreidh, chreidſin ceart go maith agus go diangean re ponc air bith ſgriobhta ſam Bhibal; do bhri nach bheil dealachadh air bith eadar an dara aon agus an aon eile; ach amhain an dealachadh ſo, gur e dara aon focal Dea ſgriobhta, agus an aon eile focal Dea neoſgriobhta. Agus uime ſin deirſe N. Pol ris na ceud Chrioſduidhean, 'ſeaſibbſe go dian-'gean agus cumibhſe na beuloideaſan a fhuair ſibh 'co acca is ann le focal no le'r litir ne. Is e ſin re radh 'co acca is ann le teagaſg beoil no le'r ſgriobhaidh ne.' 2 Theſſ. ii. 14. Nach bheil an t' Apſtal ann ſo do rireadh ag deimhnuchadh, gu 'n do theagaiſg e ioma nithe le focal beoil, nach do ſgriobh e riamh; agus uime ſin is eigin duinne ſeaſamh re beuloideaſan Apſtalach, focal neoſgriobhta Dhea go maith agus re focal ſgriobhta Dhea.

*C.* Ciod an dearbhadh eile tha agad airſon beuloideas Apſtalach?

*F.* An dearbhadh ſo, o'n ſgrioptuir a deir,—'Nois 'aithneamid dhuibh, a bhraithre, ann ainm an Tighar-'na Ioſa Crioſd, ſibh fein dhealachadh ris gach uile 'braithair a ta 'g imeachd go mi riaghailtach, agus ni 'h ann a reir am bheuloideais no ſeachadaidh a fhuair 'e uainne. Agus aris; Nois molam ſibh, a bhraithre 'do bhri gu bheil cuimhn' agaibh ormſa anns 'na uile nithe, agus gu bheil ſibh ag coimheadh 'nan orduichean, amhuil mar thug mi dhuibh iad.' 2 Theſſ. ii. 6. 1 Cor. xi. 2. Chithar go ſoilleir uaidhe ſo, gu bheil focal ſgriobhta Dhea, toirt fia-dhnuis, nach bheil gach uile nithe ſgriobhta a ta r' an chreidſin: agus gu do theagaiſg an t' Apſtal, N. Pol. ioma nithe araon do na Theſſalonianaich agus do na Corinthianaich tre focal beoil amhain: nach

robh air an ſgriobhadh idir ; agus ata 'n t' Apſtal ag ſparradh go tean orra na nithe ſin chreidſin agus iad fein an giulanadh d' an reir : do bhri, gu 'n robh an cheart urreadh udharais aige an ni labhair e le focal a bheoil amhain ; agus a bha aige an ni do ſgriobh e. Sealladh Proteſtanaich do rireadh air an ſgrioptuir le criodhe direach crioſduidh ; agus chi ſiad nach bheil gach ni ſgriobhta ſam Bhibal a 's eigin dhoibh chreidſin chum iad bhith ſabhailte. Oſbar, thugadh iad fanear, gu 'n chuir luchd eidirtheangachaidh am Bhibail Proteſtanaich aſteach nam Bibal do ghna, am focal ponc no teagaſg ; ann aite 'n fhocail beuloideas, no beul theagaiſg ; agus mar ſin leis an tionndadh no truailleachd chealgach ſo air naomh fhocal Dhea ; thoirt air an t' ſluagh ineolach a chreidſin ; nach bheil dad re chreidſin ach an ni tha go ſoilleir ſgriobhta ſan ſgrioptuir.

*C.* Am bheil coduchadh tuilleadh agad thaobh beuloideas Apſtalach ?

*F.* Tha go deimhin, oir deir N. Pol. re Timotheus, —' Agus na nithe a chuala thu uamſa am meaſg ' moran fhiadhnuiſan, earb thuſa na nithe ſin fein ' re daoine firinach eile, a bhithas foghaintach chum ' daione eile theagaſgadh mar an ceudhna.' 2 Tim. ii. 2. Tha thu faicin uaidhe ſo, gu bheil e lan ſoilleir, gu 'n d' rinn N. Pol ; go maith ris na Apſtail eile, feim do bheuloideas no beul theagaiſg : chum a theagaſg fein chuir ionnſuidh gach linn re teachd ; tre beul theagaiſg amhain ; air tus trid earbſadh a theagaſgſa ri Timotheus a dheiſciobal fein ; an ti bha gu 'n teaſgaſg ceudhna dh earbſadh ri daoine firinach eile ; chum trid an achd ſo ; gu feudadh i bhith air a buan mhairtheadh o roicheimnuighoira gu Foicheimnuighoira, o Mhaiſdaira gu deiſciobail, o h Athair gu Mac gu crioch an t' ſaoghail.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith agad o n t' ſoiſgeul air an ni ſo ?

*F.* Tha go deimhin oir deir N. Eoin,—' Agus ' ata fos moran do nithe eile a rinn Ioſa ; nithe ' nam bithadh iad uile ſgriobhta, 'ſe mo bharrail ' nach cumadh an ſaoghal fein na rachadh a ſgriobh- ' adh do leabhreacha.' N. Eoin xxi. 25. Nach bheil e lan ſoilleir o bhriathran an t' ſoiſgeulaich ſo, nach bheil gach uile nithe do rinn agus do theagaiſg Crioſd chum ſlainte chineadh dhaoine air an ſgriobhadh. Ann gairid, ata teagaſg nam Proteſtanach ag toirt annaghairadh go direach aſteach : oir mar bheil aon ni ſam bith re chreidſin le creideamh dhiadhaidh, ach an ni ſin ata go ſoilleir air a chumail anns an fhocal ſgriobhta. Ann ſin cho 'n bheil an ni ſin fior re chreidſin ata na Proteſtanaich do ghna ag deimhnuchadh, gur eigin a chreidſin, do bhri nach bheil e re fhaighail ann aite ſam bith anns an fhocal ſgriobhta. Oir caite bheil e ſgriobhta gu 'n robh na h Apſtail air an orduchadh le 'r Slanuighoir, gach uile nithe dubhairt agus theagaiſg ar Slanuighoir agus iad fein a ſgriobhadh. Nach bheil an atharrachadh re fhaicin go ſoilleir gu robh Eaglaiſan crioſduidh air an ſuidhachadh go lionor, agus milte do Chrioſduidhean air an iompochadh, air an teagaſgadh, agus air an ionnſachadh le ſearmonachadh lom nan Apſtail amhain ; fada mu 'n robh cuid, no pairt air bith do Tiomna nuadh ſgriobhta : Agus nach b'e ſo t' ordugh a thug Crioſd dhoibh ag radh—' Imichibh agus teagaiſgibh ' gach uile chinnaich :' cho dubhairt e riu. Imichibh agus ſgriobhibh ionnſuidh gach uile chinnach : uime ſin ata beul theagaiſg nan Apſtail go feimail re chreidſin chum ſlainte chineadh daoine, agus ata teagaſg ſgriobhta nan Apſtail fein.

*C.* Am ſeuch thu dhamh ponc fheimal creideimh a 'ta na Proteſtanaich ag creidſin, gan ſgrioptuir acaſan airſon an creideamh ſa; agus le ſin gu bheil iad ag gabhail re beuloideas Eaglais ann gniomh agus deanadas, agus g' a dhiulteadh le 'm bheul?

*F.* Feuchidh mi aon phonc airid ann aghai gach Proteſtanach do gach ſeorſa dhiubh; ata ſiad uile gabhail ris air lom ghrunt beuloideais Eaglais, an ni 'ſ eigin dhoibh fein aidmhaladh; nach feudar fhaighail ann aite ſam bith do 'n fhocail ſgriobhta.

*C.* Creud am ponc fheimail creideimh ſin, a 'ta na Proteſtanaich do gach ſeorſa ag creidſin, gan ſgrioptuir acaſan airſon ſin?

*F.* 'Se 'm ponc ſin, ciod na Leabhreacha tha ſinne ceangailte ghabhail mar ſgrioptuir naomh, agus diadhaidh; am ponc ata ro fheimail do Phroteſtanaich fios agus eolas bhith acaſan air; giodheadh ata ponc ſo air aidmhaladh do dheanta agus anachomaſach do na ſgrioptuir deth fein go brath theagaſgadh; air an reaſun ſo fein b'eigin do na Eaglaiſan athleaſaichte, no Phroteſtanach na Leabhreacha ſgrioptuir a ghabhail mar fhocal glan Dea; o ghrunt lom beuloideais Eaglais na Roimh. Agus cho 'n urradh reaſun air bith eile bhith aca, na Leabhreacha naomh ſin chreidſin mar fhocal fhiorghlan Dea: ach do bhri gu 'n do chreid an Eaglais Chaitholach iad mar fhocal Dea anns gach linn o h am Chrioſd; car cuig ceud blianadh deug agus cuig thar fichadh mu 'n robh Proteſtanach air bith riamh air an t' ſoaghal ſo.

*C.* Cia mead, no coilion ſoiſgeil a bha ſgriobhta an toiſach?

*F.* Bha ceithair ſoiſgeil deug no tuille.

*C.* Cia mead ſoiſgeil dhiubh ſin a bha air an gabhail aſteach ſan Eaglais mar fhior fhocal glan Dea?

*F.* Ceithair amhain, eadhon Soifgeul N. Mhattha, Soifgeul N. Mharcuis, Soifgeul N. Lucais, agus Soifgeul N. Eoin.

*C.* Co dh orduich na ceithair foifgeil fin bhith air an gabhail mar fhior fhocal glan Dea; agus na deich foifgeil eile dhiulteadh mar ghniomh falfidh?

*F.* Dh orduich an Naomh Eaglais Chaitholach air nach toir geatean Ifrionn go brath buaidh.

*C.* Cia mar le fin is aithne dhuinne aig an la diugh, gur iad na ceithair foifgeil fin amhain fior fhocal Dea agus nach iad an deich eile?

*F.* 'S aithne dhuinne fin amhain, tre beuloideas bith bhuan agus udharas dothuitimach an Eaglais Chaitholaich.

*C.* Am bheil fgrioptuir no h udharas air bith aige na Proteftanaich aig an la diugh, ag innfeadh dhoibh, gur iad na ceithair foifgeil fin fior fhocal Dea, agus gu 'm bheil an deich eile fgriobhta go luathe riufa, mealltach agus falfidh?

*F.* Cho 'n bheil udharas air bith aca; ach beuloideas bith bhuan, agus udharas an Eaglais Chaitholaich a dfhag iad.

*C.* Nach bu choir do Phroteftanaich a reir an creideimh, cul chuir ris na ceithair foifgeil fin, mar ata fiad ag cuir cul ri beuloideas bith bhuan agus udharas an Eaglais Chaitholaich, a dh innis gu b' iad an ceithair fo fior fhocal Dea; agus nach b' iad an deich eile focal Dea?

*F.* Bu choir, ag feafamh dhoibh re creideamh fein: oir deir na Proteftanaich, nach feudar aon ni chreidfin, nach bheil fgriobhta go foilleir anns an fgrioptuir; nois air d' an na Proteftanaich, mar ata fiad ag deanamh, beuloideas agus udharas an Eaglais Chaitholaich dhiulteadh, ni 'm bheil fios aca co acca tha focal Dea aca no nach bheil. Oir ann

mead agus ata fios aca, cho 'n aithne dhoibh, nach iad na deich soisgeil sin, a dhiult an Eaglais Chaitholach mar shoisgeil mhealltach agus falsidh ; fior fhocal agus soisgeil an Tigharna Iosa Criosd ; agus an lorg sin, ma 's iad na deich soisgeil sin fior fhocal Dea : cho 'n bheil focal Dea idir aige na Protestanaich, do bhri nach bheil na soisgeil sin idir aca ; agus ma tha siad ag creidsin, gur iad an cheithair ata aca fior fhocal Dea, agus nach aon air bith eile, carson ata siad 'g an creidsin ? cho 'n bheil sgrioptuir aca 'g innseadh, gur fior shoisgeil Chriosd an cheithair sin ; agus gu 'm bheil chuid eile mealltach : na ma their iad gu bheil iad 'g an chreidsin fior ; do bhri gu 'n chreid agus gu 'n sheall an Eaglais orra mar fhior fhocal Dea o am Chriosd gus an diugh, agus le sin r' an creidsin ; ach cuimhnichadh na Protestanaich gu 'n robh agus gu'm bheil an Eaglais sin a reir an creideimh agus an teagaisg fein do ghna tuitimach agus mearachdach ; agus le sin dfheudadh i soisgeil mhearachdach thoirt seachadh airson fior shoisgeil ; agus air an abhar sin cho 'n bheil fios aige Protestanaich co acca tha soisgeil cheart no bhreugach aca gus an la diugh a reir an creideimh fein : oir cho 'n bheil soisgeul air bith aca, ach amhain na ceithair soisgeil sin fhuair iad o 'n Eaglais Chaitholach, a 'ta mearachdach a reir an creideimh fein, agus air d' ise bhith mearachdach, feudidh na soisgeil a fhuair iad uaipe bhith fos mearachdach.

*C.* Ciod bu choir tharruing o'n deanadas Phrotestanach so ?

*F.* Gu 'm bu choir do 'n t' sluagh Phrotestanach smuaintuchadh go maith air so ; cia leam leat ata 'n luchd teagaisgsa, ag buintin riu ; aon uair ata siad ag innseadh dhoibh ; nach feud iad ni sam bith chreidsin, ach an ni a 'ta go soilleir air a chumail anns an fho-

cal ſgriobhta: agus aris, anns an am cheudhna tha ſiad ag innſeadh; gur eigin am focal ſgriobhta fein bhith air a ghabhail air bun lom beuloideais Eaglais na Roimh. Am bheil ni ſam bith, is neoſheaſmhach re cheile na ſo? na na ſgrioptuira, o bheil gach creideamh ag teachd, mar deir iad; ghabhail air beuloideas lom an Eaglais Chaitholaich; agus iad anns an am cheudhna cuir cul re ioma ponc eile creideimh a theagaiſg an Eaglais Chaitholach, agus a 'ta ſeaſamh air an ſteigh no bunachar ceudhna, air am bheil cinnteachd an ſgrioptuir ag ſeaſamh, ni 'ſe beuloideas bith bhuan an Eaglais Chaitholaich.

*C.* Am bheil ponc air bith eile agad a 'ta na Proteſtanaich ag creidſin agus ag aidmhaladh, gan ſgrioptuir ſoilleir acaſan airſon nam puinc ſin chreidſin?

*F.* Tha ſin ann: agus le ſin ata na Proteſtanaich do ghna 'g areadh 'n ann aghai fein. Mar a 'ta Creidh nan Apſtail air na labhair mi cheana; an Focal Trionaid; Foircheimnuchadh no Teachd am Mhic o 'n Athair; agus an Spiorad Naomh araon o 'n Athair agus am Mhac; an focal Cobhrioghachd am Mhic ris an Athair, a 's eigin do na Proteſtanaich a chreidſin gan ſgrioptuir; no radh marris nan Arianaich nach Dia Crioſd Mac an Dea bheo; agus tean choimheadh Dhiadomhnuich ann aite la na Saboid; air nach bheil aithne ſam bith aca, an la ſin choimheadh go ſaor, ach amhain beuloideas no beul theagaiſg an Eaglais Chaitholaich: oſbar air ioma ponc eile gan ſgrioptuir acaſan airſon nam puinc ſin.

*C.* An do ſheaſaimh na ceud Chreidmhaich agus ſean Athreacha na Eaglais ri beuloideaſan Apſtalach mar ata na Caitholaich an diugh ag deanamh?

*F.* Sheaſaimh iad go deimhin riu, amhuil mar ri focal ſgriobhta Dhea; agus dh aithn' iad gach ſliochd 'n an deidh ſeaſamh riu mar an ceudhna, mar ata e lan ſhoilleir o 'n ſgriobhuina fein.

*C.* Creud bu chreideamh anns an cheud linn thaobh beuloideas, no teagafg beoil nan Apftail?

*F.* Ciod bu chreideamh do na ceud Chreidmhaich thoabh am phonc fo, ata N. Pol ag innfeadh duinn' anns na braithra fo ris na ceud Chriofduidhean,— 'Uime fin a bhraithre fcafibh go daingean, agus 'cumibh go tean na beuloideafan do theagaifgeadh 'dhuibh co acca is ann le focal no le 'r litir ne.' 2 Theffal. ii. 15. Tha thu faicin ordugh an teagaifg bheoil chreidfin, go maith ris an teagafg air a fgriobhadh.

*C.* Na chreid an dara linn beuloideas Apftalach?

*F.* Chreid iad, oir deir N. Ireneus aon do h Athreacha na linn fo,—'Ge nach fhagadh na h 'Athreacha fgrioptuir air bith dhuinne, nach bu 'choir dhuinn' orduichean nan beuloideafan a leantin.' L. 3. c. 4.

*C.* Na chreid an treas linn am ponc fo, mar ata na Caitholaich ag deanamh an diugh?

*F.* Chreid iad: oir deirfe Tertullian anns an linn fo fein.—'An ni fin ata mi creidfin fhuair mi fin 'o 'n Eaglais ata lathair; agus fhuair an Eaglais 'ata lath air e, o h Eaglais na ceud linn agus Eaglais na ceud linn o na h Apftail agus fhuair na h 'Apftail o Chriofd e.' L. de præfcript. c. xxi. 37. San linn cheudhna fo deirfe N. Ciprian—'Bithadh 'fios agaibh, gu bheil finn air ar n orduchadh ann 'ofraladh fuas Calis no Cupan; beuloideafan ar 'Tigharna ne choimheadh (is e fin tre meafgadh 'uifge marris an fhion anns an Iobairt naomh.) San linn ceudhna tha Origenes ag radh,—'Ann tuigfin 'an fgrioptuir dhuinne, cho 'n feud finn an ceud 'beuloideas Eaglaifda fhagail.' Tract. xxvii. c. xxiii. S. Matth.

*C.* Am b' i so fos creideamh an cheathro linn thaobh beuloideas Apstalach ?

*F.* B'i go deimhin, oir deir N. Athanasius anns an linn so—' Dhearbh sinn an teagasg bhith air a toirt ' dhuinn' o laimh gu laimh le h Athreacha chum ' nam Mac.' L. i. Decret. Concil. Nicen.

San linn cheudhna deirse N. Crisostom,—' Tha e ' leoir shoilleir nach d' thug na Apstail seachadh gach ' uile nithe ann sgriobhadh ; ach thug iad seachadh ' ioma nithe gan sgriobhadh ; agus ata nan nithe ' sin ceart go siuntach agus toilteanach air creidais ; ' agus ata nan nithe eile do sgriobh iad.' 2 Thessal. ii.

San linn cheudhna deirse N. Epiphanius,—' Is ' eigin dhuinne feim dheanamh do bheuloideasa ; ' oir cho 'n bheil gach ni feimail anns an sgrioptuir ' naomh.' L. de Hæres.

*C.* Ciod an chreideamh bh' aca san chuigo linn thaobh beuloideas Apstalach ?

*F.* Bha cheart chreideamh, bh' aca anns gach linn roimh sin ; agus uime sin deirse N. Augustin san linn so—' An gnathach sin, ata aig' ar Mathair an ' Eaglais ag baisdeadh nan leanabhan cho 'n feudar ' taire no dimeas dheanamh air, ann modh air bith ; ' ni moa bu choir chreidsin, mar bithadh e na beu- ' loideas Apstalach.' L. x. de Genesi ad literam. C. xx. 3.

Shocruich fos an dara Comhairle choitchion Nicen—' Ge b' e air bith neach ghabhas an danadas ' smuaintuchadh air achd air bith eile, no theagaisgas ' air deidh nos, no gnathach nan droch Eireacaich ' aingidh, chum beuloideas Eaglaisda bhriseadh, ' bithadh an neach sin anathema no malluichte.' Gniomh vii. p. 686. Anno Dom. 781. Tha thu nois ag faicin uaidhe so uile, cia daingean laidir theasaimh Athreacha naomh nan ceud linnin ri beul-

loideas Apſtalach; agus cionnas is aon an creideamh, agus ar creideamh ſa an diugh, mar ghеall Crioſd gu bithadh a h Eaglais mar aon ann creideamh agus ann aon dochas gu deireadh an t' ſaoghail; agus le ſin is diamhaoin do Eireacaich cogadh dheanamh 'na aghai ſa; oir go brath cho toir iad buaidh uirre.

*C.* Ach nach bheil na Proteſtanaich ag radh, gu bheil na ſgrioptuira leoir ſhoilleir uile, agus furaſda r'an tuigſin leis gach aon neach; ionas agus nach bheil feim air bith air beuloideaſan Eaglais?

*F.* Tha ſiad ag radh ſin fein; ach ata ſgrioptuir ag radh an atharrachadh agus ag innſeadh gu 'm bheil e araon doilleir agus doilich re thuigſin ann iomad aite dheth.—'Sgriobh fos ar Braithair gradh-'ach Pol, a reir a ghliocais a thugadh dha, d'ar ionn-'ſuidh; amhuil fos ann a litreacha uile, ag labhairt 'annta mu na nithe ſo, anns am bheil cuid do nithe 'dothuigſin, ata an droing no dream a 'ta neo-'fhoghluimte agus neoſheaſmhach 'g am ſiaradh 'mar na ſgrioptuira eile, fos chum an ſgrios no 'damnadh fein.' 2 N. Peadar iii. 15, 16. Gu bheil cuid nithe go airid ann litreacha N. Phoil cruaidh agus dothuigſinach annta fein; cho 'n ur-radh Proteſtanach air bith aitheadh, gan bhreug chumte fholluiſach thoirt do na ſgrioptuir ſo, tha 'g innſeadh gu bheil an droing neoſhoghluimte, agus neoſheaſmhach; an ni ſe mead mhor an t' ſluaigh, ag ſiaradh an ſgrioptuir agus cuir ſeagh ſiar dochair-ach, cho 'n e mhain air litreacha N. Phoil; ach fos air a chuid eile do na ſgrioptuir naomh; agus ſin ann nithe feimail chum ſlainte: no cho bhithadh e fior re radh, gu bheil iad ag ſiaradh an ſgrioptuir chum an damnadh agus an ſgrioſſa fein. Ann ſo uime ſin tha thu faicſin am focal ſgriobhta ag toirt annaghairadh do cheud bun no ſteigh na creideimh

Phroteſtanaich; eadhon mar deir iad gu bheil na ſgrioptuira ſothuigſinach anns gach ponc ata feimail chum ſlainte; agus le ſin gu 'm feud an ſluagh cummanta uile co acca 'ta iad foghluimte no neofhoghluimte na ſgrioptuira mhinuchadh agus an leabhadh mar is aill leo go dan agus miſnachail.

*C.* Ach na deir fos na Proteſtanaich gu bheil an ceart dlighe leabhaidh agus minuchaidh an ſgrioptuir aige gach duine agus bean uaigneach am meaſg nan neochleiraich; ionas agus nach bheil udharas air bith is urradh an comas ſo thoirt uatha?

*F.* Tha ſiad ag radh ſin, ach ata ſgrioptuir fein ag radh 'n ann aghaiſa—'Air dhuibh fhios ſo bhith 'agaibh; air tus nach bheil faidheadoireachd air 'bith do 'n ſgrioptuir do eidermhinuchadh uaigneach 'no h o thogradh dhaoine fein. Oir cho d' thainic 'am faidheadoireachd reir toil duine o ſhean: ach 'labhair daoine naomha Dhea mar ſheoladh iad leis 'an Spiorad Naomh.' 2 Peadar i. 20, 21. Tha thu faicin uaidhe ſo nach bheil minuchadh na breith uaigneach an ſgrioptuir dligheach; mar bith neach air a ſheoladh chum ſin dheanamh leis an Spiorad Naomh.

*C.* Ach ata na Proteſtanaich ag radh gu bheil iadſan uile air an ſeoladh leis an ſpiorad, agus le ſin nan luchd ro iomchuidh chum an ſgrioptuir eidermhinuchadh?

*F.* Deir iad ſin fein, ach is mor m' eagal nach ann le ſpiorad Dea tha ſiad air an ſeoladh, ach le ſpiorad nam mearachd; mar ata e lan ſhoilleir o 'n toradh a 'ta teachd o ſheoladh ſa; oir an ſpiorad ata 'g an ſeoladh ſe, ni bheil ann ach ſpiorad leam leat; is e ſin re radh, an ſpiorad ſin ata ſeoladh an neach ſo, an ſgrioptuir mhinuchadh agus a chreidſin air aon doigh; tha ſe teagaſgadh do na Phroteſtanach ſo

eile, an ceart ponc ſin a mhinuchadh agus a chreidſin air doigh eile; agus le ſin cia lion ceann coilion creideamh am meaſg nam Proteſtanaich: nois is cinnteach an ni, nach e ſpiorad na fiiinn ata 'g an ſeoladh air an doigh ſo. Ach gan amharas ata na Proteſtanaich uile gabhail orra fein tuillead eolas bhith aca anns an ſgrioptuir, na gabh deiſciobail Chrioſd orra fein; oir cho do thuig iad an ſgrioptuir gus na mhinuich Crioſd dhoibh e.—' Agus air dha toiſeach o Mhaois, agus o na Faidhean uile; dh eidermhinuich e dhoibh anns na ſgrioptuira uile na nithe ma thiomchioll fein. Ann ſin do fhoſgail e an tuigſe, chum gu 'n tuigeadh iad an ſgrioptuir.' Luc. xxiv. 27. 45.

*C.* Am bheil ſgrioptuir air bith eile agad ann aghai minuchadh uaigneach an ſgrioptuir; ſe ſin re radh, fheuchain nach bheil e furaſda re thuigſin eadhon dhaoine naomh fein; gan chuideachd fhaighail chum a thuigſin?

*F.* Tha 'n ſgrioptuir ſo,—' Agus dh eirich e; agus dh imich ſe: agus feuch duine araid Cailteanach o Etiopia, aig' an robh mor udharas fuidh Chandace bain rioghain na h Etiopia; aig'an robh maiſdaireachd a h ionmhais uile, agus bha air teachd gu Ieruſalem chum aoradh dheanamh, bha e pilleadh air ais, agus na ſhuidhe na charbad, agus bha e leabhadh an Fhaidh Iſaias. Agus ann ſin dubhairt an ſpiorad re Philip, imich am fogus, agus druidh ris a charbad ſo. Agus ruidh Philip d' a ionnſuidh, agus chuala ſe e a leabhadh am Faidh Iſaias; agus dubhairt ſe ris: Am bheil thu tuigſin nan nithe ata thu leabhadh? Agus dubhairt eiſan: cionnas is urradh mi, mar ſeol neach eigin mi?' Gniomh 8. 27. gus 32. Mar b' urradh an Cailteanach ſo; ti bha na dhuine naomh agus

na fhear ionnſach diochaillach, an ſgrioptuir a thuigſin gan ſdiuradair; cho 'n urradh e bhith ni 's lugha na andanadas uabhaſach anns gach duine agus bean uaigneach am meaſg Phroteſtanaich a thionnd-adh amach nan luchd eidermhinuchaidh an ſgriop-tuir.

*C.* Creud e aon riaghailt amhain nan Proteſtan-aich a reir an creideimh fein chum puinc conſboid-each chriochnachadh?

*F.* Tha focal Dea 'mhain mar ata e air a cuir ſios anns an t' ſean Tiomnad agus an Tiomna nuadh go ſoilleir.

*C.* Am bheil an riaghailt ſin iomchuidh chum crioch chuir air puinc chonſboideach ann creideamh?

*F.* Cho 'n bheil e, ann achd no'n doigh air bith iomchuidh; cho do chriochnuich e riamh, agus ni mo chriochnichas e conſboid air bith, gan bhreath-eamh. Oir cionnas is urradh am focal lom, gan bhreatheamh idir, ſin dheanamh; air do gach pairt ſeaſamh re mhinuchadh fein do na ſgrioptuir, cho d' thig, agus cho d' theidh crioch air an chonſboid go ſiorruidh? Ata cuis ſo mar gu bithadh dias dhaoine re conſboid ma thiomchioll cuis eigin ſaoghalta; agus gu 'n gabhadh gach aon dhiubh lom Leabhar an lagh, gan Bhreatheamh air bith eile, chum an chonſ-boid ſa chriochnachadh: co neach nach deanadh fa-noid air leithaid ſo dhaoine? co neach nach abradh nach criochnichadh iad, air an doigh ſin, an conſ-boid go bradh? Giodheadh is ann a reir an achd amaideach ſo, ata na Proteſtanaich g' an giulanadh fein ann minuchadh an ſgrioptuir, agus ann puinc conſboideach: cho gheil an dara h aon do 'n aon eile ann ponc air bith: do bhri gu bheil gach aon dhiubh a reir bunachair an creideimh fein nam breatheamh ceart agus iomchuidh air an ſgrioptuir.

## APSTALACHD NA EAGLAIS.

*C.* CIOD ata thu tuigſin leis an Eaglais bhith Apſtalach ?

*F.* Tuigam, gu 'n do thoiſaich an Eaglais leis na h Apſtail ; agus gu 'n robh i air a craobh-ſgaoleadh leoſan mar an ceudhna ; agus gu bheil aice Foicheimnuchadh bith bhuan Bhuachaillean agus luchd teagaiſg o na h Apſtail gus an diugh mar bhithas aice fos gu deireadh an t' ſaoghail.

*C.* Ciod eile tha thu tuigſin trid Apſtalachd na h Eaglais ?

*F.* Tuigam gur i 'n Eaglais a tha nois ann cochommunn maille re Cathair na Roimh, fior agus aon Eaglais chinnteach Dhea : a dhearbhas mi air an doigh ſo.

Si ſin fior Eaglais Dhea amhain, aige an robh Foicheimnuchadh bith bhuan no luchd leaneamhuin ann an teagaſg agus ann am Buachaillean laghail, o na h Apſtail, gus an la diugh, agus aige am bith e fos o ſo ſuas gu crioch an t' ſaoghail. Ach ſi'n Eaglais ata nois ann cochommunn re Cathair na Roimh, agus cho 'n aon eile, an Eaglais aige an robh agus aige 'm bheil Foicheimnuchadh bith bhuan Bhuachaillean laghail agus teagaiſg o Chriosd, agus a na h Apſtail ſa gus an la diugh ; agus an lorg ſin aige 'm bith ſin gu crioch, no deireadh an t' ſaoghail. Air an abhar ſin is i 'n Eaglais ata nois ann cochommunn ri Cathair na Roimh, agus cho 'n aon eile, fior Eaglais Dhea.

*C.* Cia mead no coilion nithe tha feimail chum Apſtalachd na h Eaglais ?

*F.* Ceithair nithe ; eadhon air tus ; Foicheimnuchadh Eaglais, is e ſin Cuideachd no Compantas

ſloigh, no cochommuinn, ag teachd anuas gan bhriſeadh air bith o na cheud Chuideachd no cochommunn dhaoine, air a thogail agus air a dhaingnachadh leis na h Apſtail. An dara h aite; Foileaneamhuin creideimh agus teagaiſg ag teachd anuas anns an aon ghrinnal ceudhna gan bhriſeadh gan fhiareadh o na h Apſtail gus an la diugh. An treas aite; Foicheimnuchadh orduigha naoimh ag teachd anuas o'n dream ſin a bha air an orduchadh leis na h Apſtail fein. An ceathro aite; Foicheimnuchadh barantais no comais dlighe ſpioradailta, agus udharais ſhearmonachadh an fhocail agus mhiniſdralachadh nam ſacramaidean; agus choilionadh gach pairt deth an offig bhuachailleach a thug Crioſd d' a Apſtail ſa, chum gu 'n d' thugadh iadſan an cumhachd ceudhna d' an luchd leaneamhuin ann dreachd, Miniſdaira, Sagarta na Eaglais go laghail air an gairmadh, agus air an cuir amach. Nois ata na ceithair gnean Fhoicheimnuchaidh ſo air an gealleadh do Eaglais Chrioſd; agus mairthidh iad inte do ghna.

*C.* Am bheil na ceithair nithe feimail ſo aige Eaglais air bith Phroteſtanach?

*F.* Cho 'n bheil go deimhin aon dhiubh acaſan. Air tus, ata e lan ſoilleir nach urradh aon do 'n Urchreidmhaich no iadſan a thug urchreideamh aſteach chum an t' ſaoghal o chionn ghairid, Foicheimnuchadh an coithionail, no cochommuinn ſa chuir rompa o laethe nan Apſtail; do bhri gu 'm bheil e folluiſach do 'n t' ſaoghal go iomlan; gu 'n thoiſaich iad leis an ni ſin tha ſiad gairmadh Athleaſachadh, agus gur cochommunn ur thogailte iad air a dhealbhadh trid an dol amach as Eaglais na Roimh; nois far am bheil urchochommunn togailte no ſuidhaichte, agus atharrachadh creideimh; ata

e foilleir nach urradh bhith ann fin a leithaid do Fhoicheimnuchadh bith bhuan no luchd leaneamhuin, gan bhrifeadh anns an aon chommunn agus anns an aon creideamh cheudhna. Ann aon fhocal, cho robh a leithaid do ni agus Proteftanaich, Prefbiterianaich, Lutheranaich, agus Calmhinaich fan t' faoghal da cheud blianadh gu leath roimh an am fo. Uime fin cho 'n urradh iad Foicheimnuchadh bith bhuan o nan Apftail chuir rompafa. Agus le fin cho 'n urradh aon dhiubh uile coir dligheach bhith aca; dara cuid, air an fgrioptuir, no air pairt air bith do 'n oighreachd Apftalach; do bhri nach bheil iad ag teachd anuas o na h Apftail; agus an lorg fin cho 'n iad oighreacha dligheach nan Apftail; ach ur fliochd aige nach bheil cochommunn air bith ris na h Apftail. An dara aite: tha e fos lan fhoilleir nach bheil Foicheimnuchadh no foileaneamhuin teagaifg aige nam Proteftanaich o na h Apftail; oir ata e folluifach do 'n t' faoghal go iomlan, nach robh teagafg Phroteftanach air bith riamh air a cluintin fan t' faoghal roimh blianadh ar Tigharna 1525. Uime fin cho n i 'n teagafg Phroteftanach, teagafg nan Apftail. An treas aite; cho 'n bheil e na's lugha foilleir, thaobh Foicheimnuchadh no foileaneamhuin Ordugha Naomh, nach urradh Proteftanaich coir ghabhail orra; do bhri nach bheil Eafbuigean agus Buachaillean acafan ag teachd anuas go direach tre Foicheimnuchadh o na h Apftail gus an la diugh; agus as eagmhais fo cho 'n urradh Ordugha Naomh bith aca uaidhe na Apftail: ionas agus nach fearr' a Chleir Lutheranach agus a Phrefbiterianach ni 's mo, na tuath chummanta, no neochleiraich agus fo cho 'n e 'mhain ann breitheanas na h Eaglais Chaitholaich; ach eadhon ann am breitheanas nan Diadhairan is fearre fan Eaglais Phroteftanach Shafgunach:

agus cho 'n fhearr' an Eaglais Phroteſtanach Shaſgunach aon dad no chuid eile, ge gu bheil i gabhail uirre Eaſbuigean bith aice; thaobh gu 'n d' fhag i'n Eaglais ſin o bheil i 'g radh gu 'n dhuair i a h ordugh. Oir cionnas bheiradh i h ordugh d' a clainne cheannaireach ſa chum cogadh dheanamh 'na h aghai fein? Oir dhearbh an Eaglais Chaitholach thareis agus thareis nach bheil Naomh Ordugh aige an Eaglais Shaſgunach ni 's mo na 'ta aige aon do 'n tuath. An ceathro aite; tha e ro ſhoilleir, thaobh an ni ſin is ro fheimail do Fhoicheimnuchadh Apſtalach, nach bheil e idir aca; eadhon cuir amach, no barantas agus udharas, air a thoirt le Crioſd d'o h Apſtail ſa, agus ag teachd anuas ann a grinnal dobhriſte no gan bhacadh air bith o na h Apſtail gus an la diugh, chum am focal ſhearmonachadh agus na ſacramaidean mhiniſdralachadh, &c. (eadhon ag ſaolſin gu robh Ordugha Naomh aca nam meaſg) chaill iad an barantas agus an cumhachd ſin, anns an cheart uair anns na dhealaich iad iad fein o na Chorp mhor ſin do Chrioſduidhean a 'ta teachd anuas go direach ann an aon Chochommunn o na h Apſtail, leis an d' fhag na Apſtail amhain an cumhachd agus am barantas ſa. Oir ciod an coir is urradh bith aige Proteſtanaich air barantas no cumhachd ſpioradalta air bith ag teachd anuas go direach o na h Apſtail tre grinnal na h Eaglais; iadſan, aig an ceud teachd amach, a bhris air falbh o na ghrinnal ſin, is e ſin, o Chochommunn na ceart Eaglais ſin fein, chum am bheil iad ag gabhail orra ſiadhnuis thogail airſon a n barantas agus am Foicheimnuchadh ſa, agus bha ſiad air an ſagradh aiſte le h Ardbhuachaillean ſa, ni b 'e cor cinnteach ceud Apſtail nam Proteſtanaich. Uime ſin cho 'n i 'n Eaglais Phroteſtanach ann doigh air bith an Eaglais Apſtalach, do bhri nach bheil

Foicheimnuchadh creideimh, teagaifg no Bhuachaillean aice teachd anuas gan bhrifeadh o na h Apftail, mar ata aige an Eaglais Chaitholach; uime fin aris cho 'n i 'n Eaglais Phroteftanach air achd fam bith Eaglais Chriofd do bhri gu bheil gach ni airidh dhioth uirre, tha deanamh fuas Eaglais an Tigharna Iofa Criofd.

*C.* An toir thu dhamh areamh no h ainmeana nan Ardbhuachaillean no nan Ardeafbuigean fan Eaglais ag foicheimnuchadh a cheile fan Chathair Apftalach go direach o h am Chriofd ar Slanuighoir beannuichte ne gus an la diugh; agus fos cunntas air Comhairlean coitchion na Eaglais, air na Cinnaich agus na Rioghachdan air an iompochadh ionnfuidh creideamh agus Eaglais an Tigharna Iofa Criofd; agus cunntas mar an ceudhna air na h Ard-Eireacaich a thainic amach as an Eaglais agus a bha air an diteadh lea airfon an Eireacachd fa?

*F.* Bheir mi fin dhuit go toileach; agus uime fin, thoir go maith fanear Foicheimnuchadh Ardbhuachaillean na h Eaglais.

*C.* Co bha nam Papan, no 'n Ardbhuachaillean anns an Eaglais nan fuidheadh ann Cathair na Roimh fan cheart linn anns an dhuair Criofd bas, is e fin, ann ceud linn na Criofdachd?

*F.* Iadfan a leanas fios ann fo mar ann ordugh.

## AN CEUD LINN.

| *Ardbhuachaillean.* A. D. | *Comhairlean Coitchion.* |
|---|---|
| 34. N. Peadar Apftal. | Comhairle coitchion nan |
| 69. Linus. | Apftail aig Baille Ierufa- |
| 80. Cletus. | leim N. Peadar ag foir- |
| 93. Clemaint. | fhuidheadh thareis orra. |

Anns an cheud linn ſo, ſna bhaſaich Crioſd air arſon ſa, tha ſinn ag faighail an t' Ardcheannas ann N. Peadar mar ata e leoir ſhoilleir o Ghniomhara nan Apſtail, far am bheil ſinn ag faicin N. Peadar ag ſocruchadh na cuis ann deidh conſboid dhurachdach; co acca bu choir deaſghnachachd nan Iudhaich chuir air na Geintilaich na nach bu choir; ma thiomchioll ſin, dh eirich N. Peadar ſuas mar am Breatheamh deirionach, ag radh,—' Agus thareis moran deaſ-' boirachd (deirſe an ſgrioptuir) dh eirich Peadar ' ſuas, agus a dubhairt ſe riuſan: Fheara agus a ' Bhraithre ata fios agaibh, gu 'n d' rinn Dia o chian ' raoghin 'n ar meaſg gu 'n cluinnadh na Geinti-' laich o mo bheul ſa focal an t' ſoiſgeil, agus gu ' creideadh iad; agus rinn an Dia d' an aithne an ' criodhe fiadhnuis dhoibh ag tabhairt an Spiorad ' Naomh dhoibh, mar thug e fos dhuinne. Agus ' cho d' rinn ſe eiderdhealachadh eidar ſinne agus ' iadſan ag glanadh an criodheachan le creideamh. ' Carſon uime ſin ata ſibh anois ag cuir cathachadh ' air Dea, le cuing chuir air muineal nan deiſciobail ' nach robh ar Athreacha, na ſinne fein comaſach ' air a giulan ?' Gniomh. xv. 7. &c.

Lean N. Seumas 'n a bhinn, an ni ſhocruich N. Peadar, do bhri gu 'm b' eiſan Eaſbuig an aite, ag radh,—' Chuir Simon Peadar ann ceill cionnas ' dfhioſraich Dia na Geintilaich,' agus mar ſin ſios. Bha Chuidhachd uile nan toſd, deirſe N. Ierom, agus ionnſuidh binn Pheadair chuaidhaidh N. Seumas an t' Apſtal; agus na Sagartan eile aſteach dh aon ghuth. Epiſt. 89. ad Auguſtinum. B' e Peadar, deirſe ſan aite cheudhna, Prionnſa agus Udhar an orduigh. Gu 'n d' thug N. Peadar a Chathair Eaſbuigeach as Antioch chum na Roimh ata e lan dearbhta: Air tus; do bhri nach do dfhan e do ghna

aig Antioch ; mar ata 'n Eaglais ſin uile 'g aidmhaladh : ni mo ghabh i riamh chuice fein an ceud Cathair Eaſbuigeach ann Comhairle coitchion air bith, mar ata e ſoilleir anns na Comhairlean ſin fein. An dara aite ; tha e dearbhta go ſoilleir o h orduichean na Comhairlean coitchion nam Papan, agus na h Athreacha uile ; ag toirt do ghna an t' Ardcheannas do h Eaglais na Roimh ; agus ata e fos dearbhta, agus lan ſhoilleir do 'n t' ſaoghal uile gu robh N. Peadar na h Ardeaſbuig anns an Roimh, car aon blianadh thar fichadh ann deidh dha teachd o h Antioch chum na Roimh, far an deachaidh e cheuſeadh airſon Chrioſd. Faic tuilleadh air ſo ann ponc Ardcheannais am Phapa.

*C.* An robh Cinnaich na Rioghachdan air bith anns an cheud linn ſo air an iompochadh chum na creideamh Chrioſduidh ?

*F.* Bha ioma tir agus duthich mar ata e lan ſhoilleir o Gniomharan agus Litreacha nan Apſtail, air an iompochadh chum Eaglais Chrioſd.

## AN DARA LINN AG TOISACHD.

*C.* Creud nan Papan a bha ſan linn ſo ?

*F.* Iadſan a leanas.

*Ardbhuachaillean.*

A. D.

| | | | |
|---|---|---|---|
| 103. | Anaclet. | 158. | Pius I. |
| 112. | Emhariſtus. | 165. | Anicetus. |
| 121. | Alaſdair. | 173. | Soter. |
| 132. | Sicſtus I. | 179. | Eleutherius. |
| 142. | Teleſphor. | 194. | Mhictor. |
| 154. | Higinus. | | |

*C.* An robh Comhairle air bith choitchion ſan linn ſo ?

*F.* Cho robh aon ſam bith choitchion.

*C.* Creud na Cinnaich agus na Rioghachda bha air an iompochadh ſan linn ſo, air ball ann deidh nan Apſtail ?

*F.* Bha 'n Eaglais anns an linn ſo craobh-ſgaoilte thareis air na duchana agus tira ſin d' an ſgriobh N. Pol Litreacha ; agus fos bha Fhraing, an Spaint, agus moran do Shaſguin air an iompochadh chum na creideamh Chrioſduidh anns an linn ſo.

## AN TREAS LINN AG TOISACHD.

*C.* Creud na Ardbhuachaillean no Papan a bha 'nn car na linn ſo ?

*F.* Iadſan a leanas.

*Ardbhuachaillean.*

| A. D. | | A. D. | |
|---|---|---|---|
| 204. | Sephirinus. | 257. | Steaphan. |
| 221. | Calicſtus. | 260. | Sicſtus II. |
| 227. | Urban I. | 261. | Dioniſius I. |
| 233. | Pontian. | 273. | Felics I. |
| 238. | Antherus. | 275. | Eutichian. |
| 239. | Fabian. | 284. | Caius. |
| 254. | Cornelius. | 296. | Marcellinus. |
| 255. | Lucius. | | |

*C.* An robh Comhairle choitchion air bith ſan linn ſo ?

*F.* Cho robh aon air bith ; co acca thathair ſo tre mor gheur-leaneamhuin air an Eaglais, no nach d' eirich Eireacaich ainmol air bith ſuas ann aghai na creideimh, cho 'n aithne dhuinne. Giodheadh ata Foicheimnuchadh bith bhuan do Phapa no h Ardbhuachaillean againe, ni 's ro leoir air ſon ar gnothachd ſa.

*C.* Am bheil orduichean air bith Phapan agad anns an linn ſo ?

*F.* Tha ; ſhocruich am Papa Anaclet,—' Nach ' fheud Sagartan antra dh ofralas iad iobairt do 'n ' Tigharna, a deanamh nan aonar ; ach is eigin ' fiadhnuiſa bhith aca marriu ; chum gu 'm bith ' iadſan dearbhte, gu 'n d' ofrail iad iobairt iomlan ' do Dhia ſna h ionada naomha. Amhuil ſin dh ' orduich na Apſtail agus ata 'n Eaglais Romanach ' ag creidſin.' 1 Epiſt. de conſecrat. d. 1. c. Epiſcop.

Agus ann a crioch na litir ceudhna deir am Papa ſo—' Ma dh eirichas ceiſdean doilghe no cruaidh, ' bithadh iad air an toirt ionnſuidh Cathair Apſta- ' lach na Roimh : oir mar ſin dh orduich na h Ap- ' ſtail, trid aithn' ar Tigharna ne.' Anno Dom. 101.

Shocruich am Papa Alaſdair—' Gu 'm bithadh ' amhain aran, agus fion coimeaſgte le uiſge, air ' ofraladh ann iobairt na h Aifroinn.' Epiſt. Orthod. de conſecrat. d. 2. c. in Sacrament.

Dh orduich am Papa Sicſtus—' Nach bithadh na ' Diamhira beannuichte (an Euchariſd naomh) agus ' na Saothaich naomh air am buintin riu ; ach amh- ' ain leis nam Miniſdaira naomh. Agus air toi- ' ſachd do 'n t' Sagart air an Aifroinn, ag radh ; gu ' ſeinadh am Pobal is Naomh, is Naomh, is Naomh an Tigharna, &c.' Ann a Litir chum Creidmhaich Chrioſd uile. Anno Dom. 129.

Dh orduich am Papa Teleſphor ſia ſeachduin an Charguis bhith air an troſgadh. Epiſt. Decret. Anno Dom. 139.

Dh orduich, am Papa Pius ann a Litir ionnſuidh nan Feudailtaich, peanas d' an neach ſin ; nan dorteadh cuid air bith do fhola ar Tigharna, trid a dhearmadh ſa. q. 1. c. Qui compulſus. Anno Dom. 147.

Tha Papa Anicetus ag innſeadh dhuinne gu 'n robh Seumas air orduchadh na Eaſbuig Ieruſaleim le N. Peadar, Seumas agus Eoin, ann a Litir orduchail chum Eaſbuig na Fraing. Anacletus Epiſt. 2. dict. 25. c. Prohibet Fratres.

Dh orduich am Papa Soter—' Nach abradh duine ' air bith an Aifroinn ann deidh dha biadh itheadh ' no deoch oladh.' De conſec. diſt. c. 1. Ut illud.

Dh orduich am Papa Sephirinus anns an linn ſo —' Gu bithadh na cuiſa b' airde ſan Eaglais air an ' ſuidhachadh le Cathair Apſtalach na Roimh. Do ' bhri, mar ſin dh orduich na h Apſtail agus am ' Foicheimnuichoira ſa.' Ann a Litir chum Eaſbuigean na Sicili. 217.

Nois bu Phapan na Roimh an dream ſo uile; ach is cinnteach mi nach bu Phroteſtanaich fhior bha 'nnta. O cia bronach ſdaid nan Proteſtanaich ata dealaichte araon ann a creideamh agus teagaſg o Eaglais nan ceud linnin ſo do na Chrioſdachd! Giodheadh b' i Eaglais nan ceud linnin ſo fior Eaglais ghradhach Chrioſd a reir an aidmhaladh fein.

*C.* Creud na Cinnaich agus Rioghachda a bha air an iompachadh chum na creideamh Chaitholach ſan linn ſo?

*F.* Bha na Dacianaich na Getaich, na Beſſitaich, na Scithianaich, na Morinaich, na h Armenianaich, na Hunnaich, na h Indianaich, na Ethiopianaich, &c. air an iompochadh uile chum na creideamh Chaitholach.

## AN CEATHRO LINN AG TOISACHD.

*C.* Creud na Papan a bha ſan linn ſo?

*F.* Iadſan a leanas.

*Ardbhuachailllean.*

A. D.

404. Marcellus.
309. Euſebius.
312. Melchiades.
314. Silmheſter.
336. Malchus.
337. Iulius.
352. Liberius.
358. Felics II.
367. Damaſcus.
385. Siricius.
398. Anaſtaſius.

*Comhairlean Coitchion.*

An ceud Comhairle Nicen (Athreacha 328) air a dearbhadh le Papa Silmheſter ann a blianadh ar Tigharna ne 325. ann aghai Arius an t' Eireacach mor a dh aitha Crioſd bhith na Dhia mar an t' Athair. Udhara Socrates, Photius, agus Baronius.

An ceud Comhairle Conſtantinoplach (Athreacha 150) am Papa Damaſcus ag foirſhuidheadh thareis orra ; ann a blianadh ar Tigharna ne 384. ann aghai Macedonius an t' Eireacach. Faic na h Udhara ceudhna air ſo.

*C.* Ciod ſhocruich Comhairle Nicen anns an linn ſo, ann aghai Arius an t' Eireacach ?

*F.* Shocruich an Chomhairle ſo 'n aghai Arius eadhon,—' 1. Gu bheil Mac Dea cobhriogach no dh aon bhriogh ris an Athair agus na Dhia fior.

2. ' Gur eiſan a 'ta cumail Cathair na Roimh ' Ardcheann nan Ardathreachan uile, ag faicin ' dhuinne gur eiſan an ceud neach, mar Pheadar, ' da d' thugadh cumhachd Eaglaiſda thar gach uile ' Phrionnſa crioſduidh agus an ſluagh ſa uile. ' Agus ge b' e air bith neach a bheir annaghairadh ' do ſo, a 'ta ſe air chuir as an Eaglais leis an 't ' ſeanaid.' Can. 39. Arab.

3. ' Gu bheil an duine tre Baiſde air a ſhaoradh o ' dhaorſe agus truaillughadh am pheaccaidh.' L. 3. Decret.

4. ‘ Gu bheil Uan Dea a ’ta toirt air falbh peac-
‘ caidh an ’t saoghail suidhaichte air Bord naomh
‘ na h Altair, chum bhith air iobradh go neofhui-
‘ leach leis an t’ Sagart; agus gu bheil sinn ag
‘ creidsin, ag glacadh dhuinn’ a Chorp agus a Fhuil
‘ phriosoilsa; gur cothara na nithe sin air arn
‘ Aiseirighe sa.’ L. 2. Decret. de divina mensa.

Dh orduich an Chomhairle so mar an ceudhna—‘ Air da Easbuig bas fhaighail, gu ’n d’ thugadh ‘ rabhadh bhais sa do gach uil’ Eaglais agus Manachd ‘ anns an Sgireachd muncuairt. Agus nach bu choir ‘ do Dheacoine aige nach bheil cumhachd iobairt ‘ ofraladh, Corp agus Fuil Chriosd thoirt do na ‘ Sagartan aige am bheil a leithaid a chumhachd ‘ agus iobairt ofraladh.’ Can. 14.

Shocruich ceud Comhairle Constantinoplach ann aghai Macedonius an t’ Eireacach a dh aitha an Spiorad Naomh bhith na Dhia. Agus shocruich i fos gur e Easbuig Constantinoplach a ’s airde ’ta ann ann deidh Easbuig na Roimh.

*C.* Creud na Cinnaich no Rioghachda bha air an iompochadh chum na creideamh anns an linn so?

*F.* Bha na h Albanaich le N. Palladius, agus na Francaich le N. Remigius agus Mhedastus, agus ioma Tira eile air ann iompochadh chum na creideamh Chaitholach anns an linn so.

## AN CUIGO LINN AG TOISACHD.

*C.* Creud na Papan a bha san linn so ag riaghluchadh na Eaglais?

*F.* Iadsan a leanas.

*Ardbhuachaillean.*

A. D.

402. Innocent I.
417. Soſimus.
419. Bonifas I.
424. Celeſtin I.
432. Sicſtus III.
440. Leo an t' ainmol.
461. Hilarius.
468. Simplicius.
483. Felics III.
492. Gelaſius I.
497. Anaſtaſius II.
499. Simmachus.

*Comhairlean Coitchion.*

Ceud Comhairle Epheſianach, (Athreacha 200) am Papa Celeſtin ag foirſhuidheadh thareis orra, blianadh ar Tigharna ne 431. Ann aghai Neſtorius an t' Eireacach a rinn da Phearſa ann Crioſd. Faic na udhara Nicephorus agus Baronius air ſo.

Comhairle Chalcedoin (Athreacha 600) am Papa Leo a' foirſhuidheadh thareis orra ann blianadh ar Tigharna ne 451. Ann aghaidh Eutiches an 't Eireacach. Faic air ſo na h udhara Leo, Epiſt. 59. agus Baronius.

*C.* Ciod ſhocruich na Comhairlean ſo ſan linn ſo?

*F.* Shocruich ceud Comhairle h Epheſianach ann aghai Neſtorius an t' Eireacach an ti dh aitha an Oigh bheannuichte bhith na Mathair Dea. Shocruich an Chomhairle ſo gu 'm b' i n' Oigh bheannuichte Mathair Dea. c. 1, 2, 3, 4.

Shocruich i mar an ceudhna gu 'm b' e N. Peadar an 't Apſtal Ceann agus Prionnſa nan Apſtail eile: agus gu 'n robh cumhachd fuaſgalaidh agus ceangalaidh peaccaidh air a thoirt le 'r Tigharna ne do N. Pheadar (an ti 'ta 'n a Fhoicheimnuichoira ſa) beo agus ag toirt breitheanas gus an diugh agus do ghna. Gniomhara. 3.

Shocruich Comhairle Chalcedoin, ann aghaidh Eutiches agus Dioſcorus an da Eireacach a dheimh-

nuich nach robh da nadur ann Crioſd ; agus a chum ris gu 'n robh an nadur daonna air a chaochladh chum an Diadhachd. Ann an treas Gniomh na Comhairle ſo, tha' m Papa Leo gairmte Ardeaſbuig Coitchion, agus Ardathair na ſean Roimh : agus ata binn air a labhairt a mach ann aghai Dioſcorus, ann ainmeana Leo agus N. Peadair dh aidmhaladh gu 'm b' e Leo Foicheimnuichoir N. Peadair.

*C.* Creud na Cinnaich agus na Rioghachda bha air ann iompochadh anns an linn ſo chum na creideamh ?

*F.* Bha Erin le N. Patric, Perſia agus Bamharia, agus ioma duchana eile air an iompochadh chum na creideamh anns an linn ſo.

## AN SIAO LINN AG TOISACHD.

*C.* Creud nam Papan a bha ſan linn ſo ?

*F.* Iadſan a leanas.

*Ardbhuachaillean.*

A. D.

514. Hormiſda.
524. Eoin I.
525. Felics IV.
530. Bonifas II.
532. Eoin II.
535. Agapetus.
537. Silmherius.
540. Mhigilius.
556. Pelagius I.
560. Eoin III.
573. Benedic I.
578. Pelagius.
590. Gregor an t' ainmol.

*Comhairlean Coitchion.*

An dara Comhairle Conſtantinoplach, am Papa Mhigilius ag foirſhuidheadh (Athreacha 165. ann blianadh ar Tigharna ne 553.) Ann aghaidh Anthimius agus Theodor an da Eireacach. Faic na h udhara Sonaras, Nicephorus, agus Baronius air an ni ſo.

*C.* Ciod ſhocruich an dara Comhairle ſo ?

*F.* Shocruich an dara Comhairle ſo,—' Gur e ' ar Tigharna Ioſa Crioſd ceuſda ſan Fheoil, ſior ' Thigharna na gloir, agus aon do 'n Trionaid bhean- ' nuichte.'—Can. 10. Ann aghai Peadair Ardeaſbuig Chonſtantinopla, ti chum ris, agus a chreid gu 'n robh an Trionaid uile ceuſda air ar ſon ſa.— Gniomh. 1.

Shocruich i fos,—' Nach bheil ach aon nadur ' amhain anns na tri Pearſana uile, Can. 1. Da ' Bhreith ann Crioſd ; agus aon pearſa bhith amh- ' ain ann Crioſd ; ge gu 'n bheil da nadur eidir- ' dhealaichte aige.' Ann aghaidh Anthimius agus Theodoir. Can. 4, 5.

Shocruich i mar an ceudhn' ann aghai Theodoir. Nach robh Crioſd buailteach le fulangas inntinn a-gus ainmhiann na feoila, Can. 13.

*C.* An d' orduich aon air bith do na Papan, ni air bith anns an linn ſo ?

*F.* San linn ſo dh orduich an ceud Papa Eoin,— ' Nach coir an Aifroinn ag radh, ach ann ionada ' coiſreaghte do Tigharna ; n' as lugha na dh iarras ' mor fheim an t' atharrachd.' Ann a litir chum Eaſbuigean nan ionada fa leath, ag toirt an reaſun ſo airſon ſin ; do bhri gu bheil e ſgriobhta,—' Thoir ' an aire nach ofrail thu t' Iobairt loiſgte anns gach ' uile ionad, ach ſan ionad a raoghnuich an Tigharna ' do Dhia ſe.' Deut. c. 12. Ann blianadh ar Tigh-arna 525.

*C.* Creud na Cinnaich agus na Rioghachda bha air an iompochadh chum no creideamh Chaitholach anns an linn ſo ?

*F.* Anns an linn ſo chuir am Papa Gregor an t' ainmol N. Auguſtin am Manach gu Saſgun, tre 'n robh na Saſgunaich air an toirt aſteach chum na

creideamh Chaitholach. Bha fos na Pichaich tuathaich, na Gothaich agus na Burgundianaich air am iompochadh chum na creideamh.

## AN SEACHDO LINN AG TOISACHD.

*C.* Creud na Papan a bha ſan linn ſo?

*F.* Iadſan a leanas.

*Ardbhuachaillean.*

A. D.
605. Sabinian.
606. Bonifas III.
615. Deuſdedit.
618. Bonifas IV.
626. Honorius.
639. Semherinus.
640. Eoin IV.
642. Theodor I.
649. Martuin I.
654. Eugenius.
655. Mhitalian.
669. Adeodatus.
676. Domnus I.
678. Agatho.
683. Leo II.
684. Benedic II.
685. Eoin V.
686. Conon.
688. Sergius.

*Comhairlean Coitchion.*

An treas Comhairle Conſtantinoplach (Athreacha 289) am Papa Agatho foirſhuidheadh thareis orra, ann bliadhadh ar Tigharna ne 680, ann aghai na Monotholitaich. Faic na h udhara Cedrenus, Baronius, air ſo.

*C.* Caite an robh a' Chomhairle ſo air a cumail?

*F.* Bha 'n treas Comhairle Conſtantinoplach air a cumail ann Trullo; far an robh Sergius, Pol, Peadar, Cirus, agus Theodor, air an diteadh, a theagaiſg go h aingidh aon toil agus obair bhith ann Crioſd.

*C.* Ciod ſhocruich a Chomhairle ſo?

*F.* Shocruich i fuidh Anathema,—' Gu 'm bith-
' adh gach uile nithe air an cumail a bha air an ſo-
' cruchadh, anns na ceud ſia Comhairlean Coitchion,
' maille ris na 85 Canoin ris an gaorthar Canoin

'no riaghailta nan Apſtail, agus Comhairlean airid 'eile annſin ainmuighte.' Can. 1, 2.

Shocruich i mar an ceudhna nach feud Sagart, no Deacon, no Foidheacon air bith ann deidh dhoibh Ordugh Naomh glacadh, poſadh, c. 6. agus ſo do reir Canoin no riaghailta nan Apſtail (Can. 27) far an d' orduich iad nach poſadh aon neach, ach Leabhadairan agus Cantoiran ann deidh an t' Ordugh Naomh ghlacadh.

Shocruich i fos,—' Gu 'm bu coir uiſge bhith air 'a coimeaſgadh marris an fhion ann Iobairt neo-'fhuilach na h Aifroinn a reir N. Seumais Braithair ar 'Tigharna, agus Eaſbuig Ieruſaleim, 'n a Iobairt dhia-'mhirach air thoirt dhuinne (deir iad) ann ſgriobh-'adh.' Deconſecrat. diſt. 1. verbo Jacobi, c. 32. Ann aghai Eireacachda nan Hidroparaſtach, a choiſreag amhain ann uiſge; agus na h Armenianaich a choiſreag amhain ann Fion.

Dh orduich i,—' Gu 'm bu choir dhuinn' aoradh 'iochdranach thoirt do na chrois, agus bhac i 'chrois dheanamh air cabhaiſaira thaobh ſga ur-'raim.' Can. 73.

Dh orduich i mar an ceudhna,—' Gu 'm bu choir 'dhoibhſan a fhuair cumhachd o Dhia fhuaſgaladh 'agus cheangaleadh, an aire thoirt go maith, agus 'nadur am pheaccaidh mheaſeadh, agus ſuidhachadh 'am pheaccaich; chum agus gu feud iad leigh-'eas iomchuidh chochuir ris an ghalar; d' eagal, 'ma 'bheir iad breith air a pheaccadh gan eidirdheal-'achadh, gu bac iad le ſin ſlainte 'n eaſlain.' Can. 102. Dh iarr ſo aidmhail, agus eolas no fios airid nam peaccaidh r' an fuaſgaladh.

Dh orduich i fos,—' Gu 'm feud an Crioſduidh 'ag aoradh an t' aon Dia 'mhain a Chruthaichoir; 'nan Naoimh ghairmadh chum agus gu deonichadh

' iad am Mordachd diadhai ghuidheadh air a ſhon ' ſa.' Can. 7.

*C.* Ciod na Cinnaich agus na Rioghachda bha air an iompochadh chum na creideamh Chaitholach anns an linn ſo ?

*F.* Bha na Flamanaich le Eligius, na Niarphalianaich leis an da h Edualda, na Franconianaich le Cillian : moran do Spaintaich trid Andonius, na Friſianaich le h Uillebrod, air an iompochadh chum na creideamh Chaitholach anns an linn ſo.

## AN T' COHDO LINN AG TOISACHD.

*C.* Creud iad na Papan a bha ſan linn ſo ?

*F.* Iadſan a leanas.

*Ardbhuachaillean.*

| A. D. | |
|---|---|
| 702. Eoin VI. | 752. Steaphan II. |
| 705. Eoin VII. | Steaphan III. |
| 708. Siſimus. Conſtantius. } | 757. Pol. I. |
| | 768. Steaphan IV. |
| 714. Gregor II. | 772. Adrian I. |
| 731. Gregor III. | 796. Leo III. |
| 742. Sacharias. | |

*C.* Ciod na Comhairlean a bha ſan linn ſo ?

*F.* Bha an dara Comhairle Nicen. (Athreacha 350.) am Papa Adrian ag foirſhuidheadh thareis orra ; ann blianadh ar Tigharna 777, ann agha luchd briſeadh nan iomhaigha. Faic na h udhara Cedrenus, Sonaras, agus Baronius, air an ni ſo.

Dhearbh an dara Comhairle Nicen, ſan dara gniomh litir am Phapa Adrian chum Taraſius an t' Ard-athair, anns am bheil e teagaſgadh gur i 'n Eaglais Romanach Ceann gach uil' Eaglais.

‘ San treas gniomh ata i dearbhadh agus ag gabh-‘ ail ri beuloideas Apſtalach na h Eaglais, leis am bheil ‘ h urram agus aoradh nan Naoimh teagaiſgte, mar ‘ Sheirbhaiſaich, Clainn’ agus Cairdean dilis Dea.

San t’ ſeachdo gniomh dhearbh i na ſia Comhairlean Coitchion, ag deimhnuchadh—‘ Iadſan uile ‘ bhith nan Eireacaich a dhit iad mar leithaid ſin; ‘ agus fos gu bu choir iomhaigha Chrioſd, na h ‘ Oigh Mhuire bheannuichte, nan Aingil agus nan ‘ Naoimh bhith air an coiſreagadh, agus air an cu-‘ mail ann naomh Theampul Dhea, chum leo, gu ‘ ’n tigamid ionnſuidh cuimhne cheud Chruth.’ Faic tuilleadh air ſo ann ponc beuloideas Eaglais.

*C.* Creud na Cinnaich agus na Rioghachda bha ſan linn ſo, air an iompochadh chum na creideamh?

*F.* Bha na Huſſianaich, na Turinganaich, ’n Erfordianaich, agus na Cattianaich le Bonifas am Manach Saſgunach, na Lombardaich le Sebaldus; uile air an iompochadh chum na creideamh anns an linn ſo.

## AN NOIO LINN AG TOISACHD.

*C.* Creud na Papan a bha ſan linn ſo?

*F.* Iadſan a leanas.

*Ardbhuachaillean.*

| A. D. | | | |
|---|---|---|---|
| 816. | Steaphan V. | 868. | Adrian II. |
| 817. | Paſchaſius I. | 873. | Eoin VIII. |
| 824. | Eugenius. | 883. | Martuin II. |
| 827. | Mhalentin. | 884. | Adrian III. |
| 832. | Gregor IV. | 885. | Steaphan VI. |
| 844. | Sergius II. | 891. | Formoſus. |
| 847. | Leo IV. | 897. | Bonifas VI. |
| 855. | Benedic III. | 900. | Steaphan VII. } Romanus. } |
| 858. | Neachcal I. | | |

*C.* An robh Comhairle Choitchion air bith ſan linn ſo?

*F.* Bha 'n Ceathro Comhairle Coitchion Conſtantinoplach anns an linn ſo (Athreacha 101) am Papa Adrian ag foirlhuidheadh thareis orra, ann blianadh ar Tigharna 869, ann aghai Photius. Faic udhara Nicephorus, Platina, agus Baronius.

Anns an Comhairle ſo bha Photius air a dhiteadh, air ſon foirghlacadh dha fein Cathair Conſtantinoplach, agus a neamhumhlachd do Chathair Apſtalach na Roimh. Dheimhnuich an Comhairle ſo fos nach robh Photius riamh na Eaſbuig. Can. vi.

Dhearbh i mar an ceudhna na ſeachd Comhairlean Coitchion air an cumail roimh ſin.

*C.* Creud na Cinnaich, agus na Rioghachda bha air an iompochadh chum na creideamh Chaitholach anns an linn ſo?

*F.* Bha na Lochlunaich, agus na Suainaich le Anſgrarius, na Bulgarianaich le Ioanicius, na Rugianaich le Manach do Chorbia, na Moramhianaich le Uithgungus, agus na Ruſſianaich le Sagart chuireadh 'n an ionnſuidh leis an Empair Baſilius; uile air an iompochadh chum na creideamh Chaitholach ſan linn ſo.

## AN DEICHO LINN AG TOISACHD.

*C.* Creud na Papan a bha ſan linn ſo?
*F.* Iadſan a leanas.

*Ardbhuachaillean.*

| A. D. | | | |
|---|---|---|---|
| 901. | Theodor II. } Eoin IX. } | 908. | Gillecriofd. } Sergius III. } |
| 905. | Benedic IV. | 910. | Anaſtaſius II. |
| 907. | Leo V. | 912. | Laudo. |

*Ardbhuachaillean.*

| A. D. | | | |
|---|---|---|---|
| 912. | Eoin X. | 966. | Eoin XIII. |
| 928. | Leo VI. | 972. | Domnus II. |
| 929. | Steaphan VIII. | 973. | Benedic VI. |
| 931. | Eoin XI. | 975. | Benedic VII. |
| 936. | Leo VII. | 984. | Eoin XIV. |
| 940. | Steaphan IX. | 985. | Eoin XV. |
| 943. | Agapetus II. | 995. | Eoin XVI. |
| 956. | Eoin XII. | 996. | Gregor V. |
| 965. | Benedic V. | 999. | Silmhefter II. |

Cho 'n bheil mi faighail gu 'n robh Comhairle air bith Coitchion anns an linn ſo, no Seanaid anns an robh conſboid air bith air an d' thugadh breith. Giodheadh ata Foicheimnuchadh Ardbhuachaillean no Papan againe ſan linn ſo ni 's leoir.

*C.* Creud na Cinnaich no Rioghachda bha air an iompochadh chum na creideamh Chaitholach ſan linn ſo?

*F.* Bha na Polonianaich le Aigidius Tuſculanus air a chuir chum ſin le Papa Eoin XIII. Na Sglamhonianaich le Adelbeart; agus na Hungarianaich le Adelbeart eile; air an iompochadh chum na creideamh Chaitholach ſan linn ſo fein.

## AN T' AON LINN DEUG AG TOISACHD.

*C.* Creud iad na Papan a bha ſan linn ſo?

*F.* Iadſan a leanas.

*Ard-*

*Ardbhuachaillean.*

| A. D. | | | |
|---|---|---|---|
| 1003. | Eoin XVII. } | 1049. | Leo IX. |
| | Eoin XVIII. } | 1055. | Mhictor II. |
| 1309. | Sergius IV. | 1058. | Steaphan X. |
| 1012. | Benedic VIII. | 1059. | Neachcal II. |
| 1024. | Eoin XIX. | 1061. | Alasdair II. |
| 1034. | Benedic IX. | 1073. | Gregor VII. |
| 1044. | Gregor VI. | 1086. | Mhictor III. |
| 1047. | Clemaint II. | 1088. | Urban II. |
| 1047. | Damascus II. | 1090. | Paschal II. |

*C.* Ciod thachair anns an linn so ?

*F.* Ma thiomchioll blianadh ar Tigharna 1049 Iun thoisaich Berengarius Arddeacon Ghent a h Eireacachd fhosgaladh m' an t' Sacramaid bheannuichte ; agus airson sin dhiteadh e fuidh Phapa Leo IX. ann Comhairle Mhercelluis ; agus fos dhiteadh e aris ann Comhairle Laterain fuidh Phapa Innocent II. ann a blianadh ar Tigharna, 1077. far na chuir e cul r' a Eireacachd ann a Comhairle fhoisgailte, agus bhasaich e na Chaitholach ann deidh ioma peanasa dheanamh air son a pheaccaidh. Faic Gulielmus Bibliothecarius, 1. de Gestis Anglorum.

*C.* Ciod na Cinnaich a bha air an iompochadh chum na creideamh Chaitholach anns an linn so ?

*F.* Bha na Mhindicianaich agus Prussianaich air an iompochadh chum na creideamh anns an linn so.

## AN DARA LINN DEUG AG TOISACHD.

*C.* Creud na Papan a bha san linn so ?

*F.* Iadsan a leanas.

*Ard-*

| *Ardbhuachaillean.* | *Comhairlean Coitchion.* |
|---|---|
| A. D. | |
| 1118. Gelasius II. | Bha ceud Comhairle Lateranach chum togail suas an fhoghlum (Athreacha 300) am Papa Calicstus II. ag foirshuidheadh thareis orra. Anno Dom. 1122. |
| 1119. Calicstus II. | |
| 1125. Honorius II. | |
| 1130. Innocent II. | |
| 1144. Lucius II. | |
| 1145. Eugenius III. | |
| 1154. Anastasius IV. | |
| 1155. Adrian IV. | Bha dara Comhairle Lateranach airson Coir na Cleir (Athreacha 1000) am Papa Innocent II. ag foirshuidheadh thareis orra. Anno Dom. 1139. —Faic na h udhara Platina, Onuphrius, agus Baronius air an ni so. |
| 1160. Alasdair III. | |
| 1182. Lucius III. | |
| 1185. Urban III. | |
| 1187. Gregor VIII. | |
| 1191. Celestin III. | |
| 1198. Innocent III. | |
| | Bha treas Comhairle Lateranach (Athreacha 300) airson a Athleasachadh; am Papa Alasdair III. ag foirshuidheadh. Anno Dom. 1179. |

*C.* Ciod thachair anns an linn so?

*F.* Dhit an treas Comhairle Lateranach Peadar Ualdo Ceannaiche Lions, an ti theagaisg gu 'm bu Neochleiraich na h Apstail agus gu 'm feudadh mnaan coisreagadh, agus searmonachadh, nach bu choir coir no sealbh bhith aige na Cleiraich, gu 'n robh moida moiiaghail anns gach uile cor, gu 'n thuit gach Sagart agus Uachdaran o'n dreachd agus oirdeircas tre peaccadh bais; agus ni robh iad re fhreagradh no re geilleadh dhoibh. Bha Chinn teagaisgsa ann so

air an ſocruchadh 'n a h aghai, agus e fein air a mhalluchadh leis am Chomhairle.

*C.* Creud na Cinnaich a bha air an iompochadh chum na creideamh anns an linn ſo ?

*F.* Bha na Pomeranianaich agus Normhegianaich air an iompochadh chum na creideamh le Neachcal am Manach a bha 'nn deidh ſin na Papa ſan Roimh agus air a ghairmadh Neachcal III.

## AN TREAS LINN DEUG AG TOISACHD.

*C.* Creud na Papan a bha ſan linn ſo ?

*F.* Iadſan a leanas.

*Ardbhuachaillean.*

A. D.
1215. Gelaſius.
1222. Gregor IX.
2241. Celeſtin IV.
1242. Innocent IV.
1254. Alaſdair IV.
1264. Urban IV.
1264. Clemaint IV.
1272. Gregor X.
1276. Innocent V. / Adrian V. / Eoin XX.
1277. Neachcal III.
1281. Martiun IV.
1285. Honorius IV.
1288. Neachcal IV.
1294. Celeſtin V.
1295. Bonifas VIII.

*Comhairlean Coitchion.*

An ceathro Comhairle Lateranach (Athreacha 1285) am Papa Innocent III. ag foirſhuidheadh thareis orra. A. D. 1215. Faic udhara Onuphrius, Platina, Genebrard, agus Spondanus.

Comhairle Lions (Athreacha 100) am Papa Gregor X. foirſhuidheadh thareis orra. Anno Dom. 1274, ann aghai nan Greigaich. Faic na udhara Gulielmus de Nangis, Onuphrius, Platina, agus Spondanus, air an ni ſo.

*C.* Ciod ſhocruich an ceathro Comhairle Lateranach ?

*F.* Shocruich an ceathro Comhairle ſo, ann aid mhail na Creideimh.—i. ' Gu 'm faidh gachduin' ' aig an Aiſeirigh a reir a thoilteanais ſa, co acca is ' maith no olc e.—ii. Gur aon an Eaglais Choitchion ' nan Creidmhach, amach aiſte ni 'm bheil aon neach ' ſabhailte.—iii. Gu bheil fior Chorp agus Fuil fhir- ' inach Chrioſd ann a Sacramaid an Altair fuidh ' ſhuirm no ſgeimh arain agus fhion ; air d' an aran ' bith air a tharbhrioghachadh no atharraichte ' chum a Chorp ſa agus am fion chum a Fhuilſe ' trid an chumhachd diadhaidh.—iv. Nach urradh ' duin' air bith an Sacramaid ſo dheanamh, ach ' amhain, iadſan a 'ta air an orduchadh go laghail trid ' Iuchaira na Eaglais, a thug Ioſa Crioſd fein do na h ' Apſtail agus d' am Foicheimnuichoira ſa.—v. Gu ' 'm bheil am Baiſde feimal agus tairbhach do 'n ' aonda beag, agus dhoibhſe a thainic gu reaſun, ' chum ſlainte.' Can. i.

Dhit am Chomhairle ſo Eireacachd Abbais Ioachim an neach a dh' aitha nach b' aon bhith, no nadur an t' Athair, am Mac agus an Spiorad Naomh, ge gu 'm bu thriuir eidirdhealaichte iad. Can. ii.

Shocruich i fos,—' Gu 'n aidmhaladh na Creid- ' mhaich uile, am peaccaidh ne, aon uair ſam bhlian- ' adh do Shagartan an ſgireachd fein, anns an chuidh ' is lugha, no do Shagart eile trid a chead ſa ; agus ' gu glacadh iad an Euchariſd no Corp Chrioſd ma ' thiomchioll na Caiſg.' Can. xii. Extra. de Pænit.

Shocruich Comhairle Lions,—' Gu bheil an ' Spiorad Naomh ag teachd go ſiorruidh o'n Athair ' agus am Mac, cho 'n ann mar o dha bhun, ach ' trid aon, cho 'n an tre da ſheidh, ach trid aon. ' Gus an uair ſo, deirſe Chomhairle, ſhearmon-

'aich agus theagaifg an Naomh Eaglais Romanach, 'Mathair agus Banmhaifdair nan Eaglaifan uile, 'ni fo. So binn fhior neochaochlaideach nan Ath-'reacha Ceart chreidmhaich, ata 'n Eaglais Ghrei-'gach go maith ris an Laidionnach ag cumail ris.' Can. vi. de fum. Trinit et Fide Catholica.

*C.* Creud na Cinnaich a bha air an iompochadh chum na Creideamh Chaitholach anns an linn fo?

*F* Bha na Limhonianaich le Medardes, na Lithuanianaich le Ridirean N. Mhuire, an t' Empair Caffahan maille ri moran do Thartarianaich air an iompochadh chum na Creideamh Chaitholach anns an linn fo.

## AN CEATHRO LINN DEUG AG TOISACHD.

*C.* Creud na Papan a bha fan linn fo?

*F.* Iadfan a leanas.

| *Ardbhuachaillean.* | *Comhairlean Coitchion.* |
|---|---|
| A. D. | |
| 1303. Benedic IX. | Comhairle Mhienna (Athreacha 300) am Papa Clemaint V. foirfhuidheadh thareis orra. A. D. 1311. Faic na udhara Platina, Onuphrius, Spondanus. |
| 1305. Clemaint V. | |
| 1316. Eoin XXI. | |
| 2334. Benedic X. | |
| 1343. Clemaint VI. | |
| 1352. Innocent VI. | |
| 1362 Urban V. | |
| 1371. Gregor XI. | |
| 1378. Urban IVi | |
| 1389. Bonifas IX. | |

*C.* Ciod fhocruich an Chomhairle fo?

*F.* Shocruich an Chomhairle fo,—'Gu bheil am 'Baifde feimail do naoidheana go maith agus dhoibh-'fe a thainic chum aois reafuin.' Clementina de fum. Trinit. et Fide Catholica.

Dhit i fos na Begardaich agus na Beguinaich a theagaifg nach peaccadh idir ainmhiann colnach ag teachd o bhuaireadh. Clement. ad noftrum de Hæreticis.

*C.* Creud na Cinnaich agus na Rioghachda bha air an iompochadh chum na creideamh Chaitholach anns an linn fo ?

*F.* Bha Empair nan Turcaich Afatines, oileina nan Canariana, na Cunianaich, na Bofnianaich, na Liprienfianaich, na Patrinianaich, agus na Sglamhonianaich air an iompochadh chum na Creideamh Chaitholach tre meadhon am Phapa Chlemaint VI. agus Luais Riogh na Hungaraid.

## AN CUIGO LINN DEUG AG TOISACHD.

*C.* Ciod na Papan a bha fan linn fo ?

*F.* Iadfan a lèanas.

| *Ardbhuachaillean.* | *Comhairlean Coitchion.* |
|---|---|
| A. D. | |
| 1404. Innocent VII. | Comhairle Chonftans, ann blianadh ar Tigharna 1415. ann aghaidh Eoin Uïccliff, Eoin Hufs, agus Ierom na Prague ; am Papa Eoin XXII. agus Martuin V. ag foirfhuidheadh ann. |
| 1406. Gregor XII. | |
| 1409. Alafdair V. | |
| 1410. Eoin XXII. | |
| 1417. Martuin V. | |
| 1430. Eugenius IV. | |
| 1447. Neachcal V. | |
| 1455. Calicftus III. | |
| 1458. Pius II. | Comhairle na Floreins (Athreacha 145) am Papa Eugenius IV. ag foirfhuidheadh thareis orra. A. D. 1439. ann aghaidh iomad Eireacachda. |
| 1464. Pol II. | |
| 1471. Sicftus IV. | |
| 1484. Innocent VIII. | |
| 1492. Alafdair VI. | |

Faic na udhara Calmerinus, Mholateran, Platina, agus Spondanus, air an ni fo.

N

*C.* Ciod a ſhocruich Comhairle na Conſtains ?

*F.* Shocruich Comhairle Chonſtans ann aghaidh, agus fos mhalluich i Eoin Uicclif, Eoin Huſs, agus Ierom na Prague, airſon teagaſgadh,—i. ' Gu 'n ' do thuit gach uile Sagart agus Uachdaran o'n ' onoir agus an inmhe tre peaccadh air bith bais ; ' agus ni bu choir na b' fade geilleadh dhoibh.—ii. ' Nach bheil Chorp agus Fuil Chrioſd do riread a ' lathair ſan t' Sacramaid.—iii. Cur eigin do Dhia ' bhith umhal do 'n Diabhal.—iv. Gu bheil e'n aghai ' ſgrioptuir ſealbh air bith bhith aige Sagarta. —v. Gu ' feud Tigharna aimſirail beothlaint Eaglais ghla- ' cadh air falbh an uair is aill leo.—vi. Gu 'n robh ' gach uile nithe air tachairt trid eigean do ſheach- ' anta, &c.' Seſſ. viii.

Shocruich i fos, — ' Gur leoir fhoghaintach ' chum ſlainte, Communachadh fuidh an aon ghne: ' agus gu 'm Eireacachd radh, gu feudadh Prionnſa ' h antigharnal bhith air a chuir gu bas go laghail ' le hochdranaich fein.' Seſſ. xiii.

Shocruich mar an ceudhna Comhairle na Flor- eins,—' Gu bheil anama nam muintir, ata baſachadh ' ann ſdaid na grais ; nach d' rinn leoir ſhaſachadh ' airſon am peaccaidh ne, ſan t' ſaoghal ſo, air an ' glanadh tre pianta glanaidh. Agus aris-gu bheil ' aig' an Naomh Cathair Apſtalach, agus an t' ' Eaſbuig Romanach Ardcheannas thareis air an t' ' ſaoghal uile agus is e Foicheimnuichoir N. Peadair ' Prionnſa nan Apſtail ; agus Ceann na h Eaglais ' uile fuidh Chrioſd.' In DecretEugenii Pap. iv.

Aris-ſhocruich i,—' Gu bheil briogh an arain ' air atharrachadh gu Corp Chrioſd ; agus briogh an ' Fhion gu Fhuil ſe tre feart briathran a choiſreag- ' aidh, agus gu bheil Crioſd iomlan ſuidh dara ' ghne, agus fuidh gach uile pairt dealaichte do dara ' gne agus an ghne eile.'

*C.* Co na Cinnaich agus na Rioghachda bha air an iompochadh chum na creideamh anns an linn ſo?

*F.* Bha na Gamogoſianaich, agus ſluagh Rioghachda Bhentonin, Ghuinea, h Angola, agus Chongo air an iompochadh chum na creideamh Chaitholach ſan linn ſo.

## AN SIAO LINN DEUG AG TOISACHD.

*C.* Creud na Papan a bha ſan linn ſo?

*F.* Iadſan a leanas.

*Ardbhuachaillean.*

| A. D. | | | |
|---|---|---|---|
| 1503. | Pius III. } Iulius III. } | 1560. | Pius IV. |
| | | 1566. | Pius V. |
| 1513. | Leo X. | 1572. | Gregor XIII. |
| 1522. | Adrian VI. | 1585. | Sicſtus V. |
| 1523. | Clemaint VII. | 1590. | Urban VII. } Gregor XIV. } |
| 1533. | Pol III. | | |
| 1550. | Iulius III. | 1591. | Innocent IX. |
| 1555. | Marcellus II. } Pol IV. } | 1592. | Clemaint VIII. |

*C.* Creud na Comhairlean a bha ſan linn ſo?

*F.* Bha Comhairle dheirionach Laterain fuidh Phapa Iulius II. A. D. 1512. Agus Comhairle na Treint, fuidh Phapa Pol. III. agus Iulius IV. A. D. 1546. Ann aghai Mhartuin Lutheir, agus a Shandhroing Chompanaich a bha uile air an diteadh agus air an damnadh leis an Chomhairle mhor ſo mar Eireacaich.

*C.* Co na Cinnaich agus na Rioghachdan a bha air an iompochadh chum na Creideamh Chaitholach anns an t' ſiao linn deug ſo?

*F.* Bha Rioghachdan Iaponia, China, America, agus India, agus moran dhuchana eile air an iompochadh chum na creideamh Chaitholach anns an linn ſo.

## AN SECHDO LINN DEUG AG TOISACHD.

*C.* Creud nam Papan a bha ſan linn ſo ?

*F.* Iadſan a leanas.

*Ardbhuachaillean.*

| | |
|---|---|
| A.D. 1605. Leo XI. / Pol V. | 1669. Clemaint IX. |
| 1620. Gregor XV. | 1676. Clemaint X. |
| 1623. Urban VIII. | 1689. Innocent XI. |
| 1645. Innocent X. | 1691. Alaſdair VIII. |
| 1667. Alaſdair VII. | 1700. Innocent XII. |

Ann ſan linn ſo cho robh Comhairle Choitchion air bith; ach giodheadh bha cuig Tairgſinin Eaſbuig Ipreis Ianſenius air an diteadh le Papa Innocent X.

Anns an linn ſo fos dhit am Papa Innocent II. mearachda Mholinois agus na Cuietaich.

*C.* Creud na Rioghachdan a bha air an iompochadh chum na creideamh Chaitholach anns an linn ſo ?

*F.* Bha Paraguai, Riogh Serra-Liena, Rioghachd Thibet, Rioghachd Siam, agus an Nua Fhraing air an iompochadh anns an lin ſo chum na creideamh Chaitholach.

## AN OCHDO LINN DEUG AG TOISACHD.

*C.* Creud na Papan bha ſan linn ſo ?

*F.* Iadſan a leanas.

A. D. *Ardbhuachaillean.*

| | |
|---|---|
| 1721. Clemaint XI. | 1758. Benedic XIV. |
| 1724. Innocent XIII. | 1769. Clemaint XIII. |
| 1730. Benedic XIII. | 1774. Clemaint XIV. |
| 1740. Clemaint XII. | |

Pius VI. am Papa a 'ta diugh ag ſuidheadh ann Cathair Apſtalach N. Peadair.

Nois bithadh gach duine firinach agus reasuntach air bith mar Breatheamh anns an cuis; co acca b' fior Phrotestanaich na Athreacha, no Papan nan Comhairlean-coitchion sin air na labhair mi osairde, no bu Chaitholach Romanach iad; is e sin re radh, co acca theagaisg agus dhion iad an teagasg Phrotestanach, no Chaitholach Romanach; agus gan amharas air bith their e gu 'n do theagaisg iad an teagasg Chaitholach Romanach: agus a reir sin bha gach linn agus duthich a ghabh agus a dhearbh na Comhairlean sin mar cheart chreideamh tre geilleadh umhal d' an Orduichean sa, na Caitholach Romanach, agus fuidh chomais dlighe spioradailta Papan na Roimh. Uime sin na mealladh Protestanach air bith e fein na luchd leaneamhuin aineolach, agus so-chreidmhach; ag faicin nach bheil aon Chomhairle choitchion re faighail dhoibh a shocruich no theagaisg riamh an teagasg Phrotestanach; ach ann aite sin gu'n do shocruich agus theagaisg iad uile anns gach uile linn an teagasg Chaitholach Romanach. Ionas gur gniomh dodheanta do Phrotestanaich Ainmchlar d' an Ardbhuachaillean agus an Comhairlean anns gach linn, dheanamh amach go brath. Mar ata sinn ag foillsuichadh do shealladh na sul, Foicheimnuchadh ar Ardbhuachaillean o 'n Apstail gus an la diugh. Ach air son nam Protestanaich, no Urchreidmhaich air bith eile; ata sinn ag gairmadh orra, mar ghairm Tertullian air na sean Eireacaich (Præscript. c. 32.) aon ni do leithaid so chuir ann lathair.

'Cuireadh iad, (deir se) ann lathair bunudhas 'no freimh an Eaglaisa, thugadh iad dhuinn' Ainm'chlar an Easbuigean sa, tarruingte anuas tre Foi'cheimnuchadh no foileaneamhuin o 'n toisachd; 'ionas gu robh aige an ceud Easbuig (no Buachaille) 'an dara cuid aon do na h Apstail no Duine Ap-

' ſtalach, a mhairth do ghna, ann Communn mar-
' ris na h Apſtail mar a Sheanſearra ſa. Oir anns
' an achd, no modh ſo, tha na h Eaglaiſan Apſta-
' lach ag firinachadh an glun ginealaich ſa. Feuch-
' eadh na h Eireacaich aon ni do leithaid ſo ma 's
' urradh iad.' O ſo tha e codhunadh, cap. 37.
O na ſan mar ſo tha ſdaid ag ſeaſamh, gur ſinn amhain a 'ta cophairtuchadh ris na h Eaglaiſan Apſtalach, agus aige am bheil Foicheimnuchadh bith bhuan Eaſbuigean ann aon Communn uatha: cho 'n bheil feim again' air ſgrioptuir dhearbhadh, nach bheil gnothach air bith aige h Eireacaich ris an ſgrioptuir no cuibhrionn idir ann: ach gu 'm feud an Eaglais radh riu,—' Co iad ſibhſe? Cia 'n uair,
' agus co as thainic ſibh? Ciod ata agaibh re dhean-
' amh ann m' fearunn, ſibh nach buin dhamh? Ata
' miſe ann ſealbh: ata mo ſhealbh do ſheaſamh
' fada; ata i do h aimſir as ſine. Is miſe Oidhre
' nan Apſtail. Ach co uaidhe thainic ſibh?

Ach go deimhin ata na Proteſtanaich fein ag aidmhaladh, gu robh an ſaoghal iomlan, roimh dealachadh Lutheir o h Eaglais na Roimh, re mile blianaidh agus tuille na Chaitholach, agus ann a ſmachd agus riaghlachadh Papa na Roimh; am feadh nach robh Proteſtanach air bith re fhaighail no re chluintin ſan t' ſaoghal uile. Bithadh uime ſin ar naimhde fein nan luchd breith air an fhirin fholluiſach ſo.

*C.* Ciod thuairt Luther m' a dhealachadh o 'n Eaglais Chaitholach?

*F.* Nam briathra ſo—' Cia lion leigheaſa (deir
' ſe) cia laidir agus ſoilleir nan earrunn ſgrioptuir
' leis an gann fhaſda ſhuidhaich mi mo choguis;
' chum an danadas ghabhail; air dhamh bhith m'
' aon duin' aonarach, labhradh aan aghai Phapa,

'agus chreidsin gur eisan an t' Anticriosd, na h 'Easbuigean Apstail sa, nan Ardsgoil a dhruthlan-'na sa? Cia minic smachduich mo chriodhe critha-'nach mi, ag cuir am aghai t' aon argumaid is 'laidire tha aca? An tusa t' aon duine tuigseach 'san t' saoghal? Am bheil mar so coilion anns an 'eagcoir? An deachaidh coilion linn seachadh san 'aineolas? Ciod ma 's tusa 'm Pearsa sin ata 'meallta, agus gu 'n treoruich thu marso, coilion 'eile chum mearachd, gu bhith air an damnadh 'marruit go siorruidh?' Tom. ii. de Missa privata. Vittemb. Tha thu faicin o so reir aidmhail Lutheir fein, nach robh Protestanach air bith san t' saoghal car iomad, iomad linn roimh am Lutheir.

*C.* Ciod thuairt Eoin Calmhin?

*F.* Dubhairt e—'Gu 'n dhion gach Eaglais anns 'an Niar a Chreideamh Phapanach.' Respon. ad Versipell. P. 154.

*C.* Ciod thuairt Hospinian Protestanach eile?

*F.* Dubhairt e—'Gu 'n robh dealachadh Lutheir 'o 'n t' saoghal iomlan.' Epist. 141.

*C.* Ciod thuairt Uhite Protestanach eile?

*F.* Dubhairt e—'Gu 'm bu Loibhre Phapanachd 'uile, gineadh go ro choitchion san Eaglais; ionas 'agus roimh Luther cho robh cuideachd air bith 'fhaicsinach do dhaoine re fhaicsin anns an t' 'saoghal saor do 'n Creideamh Phapanach.' Def. c. 37. p. 136.

*C.* Ciod thuairt Bennet Norton Protestanach eile?

*F.* Dubhairt e—''S aithne do 'n t' saoghal iomlan 'gu 'n robh gach Eaglais roimh Luther coduichte 'thareis le tuille na dorchadas Egipteach.' Treatise of the Church, p. 145.

*C.* Ciod thuairt Uhitacer Protestanach eile?

*F.* Dubhairt e—'San am chuaidhaidh seachadh 'cho robh ait' aige creideamh air bith anns an Eag-

'lais, ach aige Chreideamh Phapanach.' Controv. iv. q. 5. c. 3.—Aris ata e fior an ni ſgriobh Calmhin agus na Centuraich, 'Gu 'n deachaidh an t' ſean 'Eaglais air ſeachran ann ioma nithe, &c.' Controv. ii. q. 5. c. 7.

*C.* Ciod aris thuairt Eoin Calmhin ?

*F.* Dubhairt e—'Gu 'm bu nos no gnathachd, 'feadh tre cheud blianadh deug roimh an am ſo, 'ghuidheadh air ſon na mairbh; ach bha ſluagh 'an am ſin uile tha mi 'gaidmhaladh, air an giulanadh 'air falbh chum mearachd' Inſtitut. L. iii. c. 5. par. 10.

Is leoir ſo, ann am meaſg morain do Proteſtanaich thoirt fiadhnuis, nach robh creideamh Phroteſtanach riamh ſan t' ſaoghal roimh Martuin Luther; is e ſin re radh, tuilleadh agus cuig ceud deug blianadh ann deidh Chrioſd. Is ro h anmoch thainic iad, uime ſin bhith n' an Eaglais aige Crioſd ar Slanuighoir ne.

Do bhri gur eigin bhith aige fior Eaglais Dea Foicheimnuchadh bith bhuan do Bhuachaillean no luchd teagaiſg faicſinach no folluiſach anns gach linn o h am Chrioſd gus an la diugh; mar dfheuch ſinne trid aireamh nam Papan no h Ardbhuachaillean o h am Chrioſd gus an la diugh; agus mar bhithas fos, a reir geallaidh Chrioſd aige fior Eaglais Chrioſd gu deireadh an t' ſaoghail. Ach cho 'n bheil Foicheimnuchadh bith bhuan Bhuachaillean, aige Eaglais air bith Phroteſtanach o h am Chrioſd gus an la diugh. Uime ſin cho ni Eaglais air bith Phroteſtanach fior Eaglais an Tigharna Ioſa Crioſd.

Nois as eagmhais aireamh no Ainm-chlar bith bhuan Eaſbuigean Shagartan agus ſluaigh ag foileaneamhuin a cheile, o Chrioſd agus a h Apſtail ann aidmhail na h aoin creideimh cheudhna gus an la

diugh; cho 'n urradh Foileaneamhuin Bhuachaillean bhith ann, ach cho 'n bheil aireamh bith bhuan Easbuigean, Shagartan, agus sluaigh ag foileaneamhuin cheile do ghna aige Protestanaich o Chriosd agus a chuid Apstail sa, gus an la diugh, anns an aon aidmhail creideimh no teagaisg gan atharrachadh air bith inte. Agus uime sin cho 'n bheil Foileaneamhuin Bhuachaillean bith bhuan aige na Protestanaich o Chriosd agus a chuid Apstail sa, gus an la diugh, mar ata h againe, mar ata e soilleir do gach duine reasuntach air bith aige 'm bheil suila 'gu fhaicin no criodhe gu sin chreidsin: air an abhar sin thugadh Protestanaich fanear agus pilleadh iad chum an Naomh Eaglais Chaitholach a threig iad trid Eireacachd; agus cuimhnichadh iad a reir geallaidh Chriosd nach d theidh Eaglais Chriosd go brath air seachran, ni mo thuitas i o 'n fhirinn, agus nach toir geatean Ifrionn buaidh uirre; agus le sin ata e feimail do gach neach bhith 'na h aidmhail, chum bhith sabhailte.

## COCHOMMUNN NAN NAOIMHA.

CIOD ata Cochommunn nan Naoimh ag ciallachadh?

*F.* Cialluichidh sin; air tus, gu bheil na creidmhaich uile cophairtuchadh anns an aon chreideamh; anns na h aon Sacramaidean, agus anns an aon Iobairt cheudhna, agus fos ag cophairtuchadh ann a toilteanas a' cheile.

*C.* Cionnas dhearbhas tu sin?

*F.* O 'n sgrioptuir a deir,—' Agus ma dfuilingas ' aon bhal, cofhuilingidh na buill uile; no ma ' gheibh aon ball onoir, ni na buill uile gairdeachas

'maraon ris: is sibhse corp Chriosd, agus is buill 'sibh fa leath deth cheile.' 1 Cor. xii. 26.

Ann dara h aite, cialluichidh sin, gu 'm bheil Cochommunn aige na Creidmhaich air talamh ris nan Aingil agus nan Naoimh air Neamh; againe tre 'm moladh agus an guidheadh se, acasa tre guidheadh air ar son sa.

*C.* Cionnas dhearbhas tu sin?

*F.* O 'N. Lucais far am bheil e radh,—'Mar an 'ceudhna (deir Criosd) deiram ribh ata gairdeachas 'an lathair Aingil Dea, airson aoin peaccaich ag 'deanamh peanas no h aithreachas. Thugibh an 'aire nach dean sibh tairchuis air aon neach do 'mhuintir bheag so; oir deiram se ribh gu bheil an 'Aingil sin air neamh ag saicsin do ghna gnuis m' 'Athair sa, ata air neamh.' N. Luc. xv. 10. N. Matth. xviii. 10.——Nois ata so feuchuin duinne go maith agus go ro shoilleir, gur aithne do na h Aingil, agus nan Naoimh (do bhri gu bheil iad cosلach riu) go maith an uair ata eagcoir air a dheanamh oirne; agus gu bheil iad deanamh urnuidh ri Dia, araon as ar leath, agus air ar son sa: 'Oir ata nan 'Naoimh mar Aingil Dea air neamh.' N. Matth. xxii. 31.

*C.* Ciod an dearbhadh eile tha agad air so?

*F.* An dearbhadh so eile o 'n sgrioptuir far na gheall Criosd cumhachd dhoibh se thareis oirne. —'Agus an ti bhuaidhichas, agus choimhidas m' 'oibrigh gus an chrioch, dhasan bheir mi cumhachd 'oscean nan cinnach. Agus riaghlidh se iad le 'slait earuinn.' Taisb. ii. 16. 17.

*C.* Cionnas dhearbhas tu, gu bheil e laghail urnuidh dheanamh ris nan Aingil?

*F.* Dearbham sin o 'n sgrioptuir, far am bheil sinn ag leabhadh gu 'n d' rinn N. Eoin an t' Apstal

urnuidh ris nan Aingil ag radh—' Gras gu robh ' dhuibhſe agus ſioth o 'n ti h 'ta, bha, agus a 'ta re ' teachd; agus o na ſeachd ſpioradan a 'ta h am ' fiadhnuis a riogh chathair ſa.' Taiſb. i. 4.

Nois an ni ſin a bha laghail do 'n Apſtal Eoin dheanamh thaobh nan Aingil, ata ſin laghail dhuinne mar an ceudhna dheanamh; ach bha e laghail do 'n Apſtal Eoin urnuidh dheanamh ris nan Aingil mar ata thu faicin, agus mar ata 'n ſgrioptuir ag toirt fiadhnuis air; amhuil ſin ata e laghail dhuinne, mar an ceudhna dh' iarreadh air nan Aingil urnuidh dheanamh re Dia air ar ſon ſa; agus air ſin ata deagh eiſamlair againe, do bhri gu 'n thaiſbean an t' Apſtal N. Eoin an rod direach duinne tre gras agus ſioth-chainte ghuidheadh agus iarreadh o nan Aingil. Nois ma 's iodol aoraidh urnuidh dheanamh ris nan Aingil, mar deir na Proteſtanaich gur e, ann ſin is eigin radh gu 'n robh an t' Apſtal ciontach anns am pheaccadh mhalluichte ſin, an uair thuairt e—' Gras ' gu robh dhuibhſe agus ſioth o ti 'ta, a bha, agus ' ata re teachd, agus o na ſeachd ſpioradan ata h ' am fiadhnuis a riogh chathair ſa, ach bu bhlaſ-' pheim ſo radh.' Uime ſin ata e laghail urnuidh deanamh ris nan Aingil; amhuil mar ata e laghail dhuinne dheanamh re daoine. Oir ciod i 'n urnuidh? Nach i ni eigin ghuidheadh gu 'n deanadh neach an 'n ſin air ar ſon ne.

*C.* Ciod an dearbhadh eile ata agad air ſo?

*F.* An dearbhadh ſo o 'n ſgrioptuir, far am bheil ſinn ag leabhadh gu bheil iadſan, eadhon, na h Aingil ag ofraladh ſuas urnuidhean na h Eaglaiſa do ghna do Dhia—' Agus chuaidh teatach na tuiſe ſuas ' maille re urnuidhean nan Naoimh, o laimh an ' Aingil ann lathair Dea.' Taiſb. Eoin viii. 4.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu bheil na h Aingil ag deanamh urnuidh air ar fon ne?

*F.* Fos o'n fgrioptuir far am bheil urnuidh an Aingil airfon dhaoine air a cuir fios—' Ann fin ' fhreagair Aingeal an Tigharna, agus dubhairt e; ' cia fada, O Thigharna na floigh! bhithas tu gan ' trocair dheanamh air Ierufalem agus Cathreacha ' Iudai ris an robh thu ann fearg, 'fe fo nois an tri ' fichadh blianadh agus deich. Agus fhreagair an ' Tigharna 'n t' Aingeal ag labhairt an nam briathra ' maith, briathra folafach.' Sacha. i. 12. Tha thu faicin ann fo, t' Aingeal ag guidheadh airfon an t' fluagh Iudhach; agus Dia g eifdachd urnuidh fa air an fon fa.

*C.* Tha mi faicin le fin gu bheil e laghail dhuinn' urnuidh nan Aingil iarreadh?

*F.* Tha gan amharas air bith fin laghail dhuinn; oir cho 'n urradh e go brath bhith miolaghail dhuinne ni fin iarreadh air na h Aingil dheanamh, ata fiad fein do ghna deanamh go poncail; oir is e mor obair nan Aingil Dia mholadh agus a glorachadh; agus guidheadh airfon flainte chineadh daoine; chum gu tigeadh gach uile mholadh agus ghlorachadh Dhia go brath maille riu.

*C.* Cionnas dhearbhas tu, gu bheil e fos laghail urram agus onoir thoirt do h Aingil, agus gu bheil e fos focharach dhuinn' an urnuidh iarreadh?

*F.* Gu bheil e araon laghail, maith agus facharach dhuinn' urram agus onoir thoirt do 'n Aingil, agus an urnuidh iarreadh; ata e air a dhearbhadh air an doigh fo: do bhri gu bheil e air innfeadh ma chardean taoghta Dea fein, anns an fgrioptuir naomh, gu 'n d thug iad urram agus mor onoir go tric do na h Aingil: agus gu 'n do ghuidh no h Aingil go tric air an fon fa.

*C.* An dearbh thu ſin o'n ſgrioptuir naomh ?

*F.* Dearbhidh mi o'n aite ſin, far am bheil an t' Aingeal ag radh re Ioſua,—' Is miſe Caiptain no ' Ceannfeadhna ſloigh an Tigharna (deirſe an t' ' Aingeal) agus thuit Ioſua ſios gu talamh, agus rinn ' e aoradh dho. Aris thuairt an t' Aingeal ris; Thoir ' do bhroga deth do choſa, oir is naomh an aite air ' am bheil thu t' ſeaſamh, agus rinn Ioſua mar ſin. ' Agus an uair chunnic Lot na h Aingil dh eirich ' e ſuas, agus chuaidh e nan coinamh, agus rinn e ' aoradh le gnuis ſios gu talamh.' Ioſua. v. 4. Gen. xix. Tha thu faicin uaidhe ſo gu 'n d' thug Ioſua agus Lot aoradh, urram agus onoir do na Aingil; agus chion gu 'n d'rinn iad ſo, an dean Proteſtanaich iad ciontach do dh iodoil aoraidh ? cho dean iad : agus carſon ni ſiad uime ſin na Caitholaich ciontach ann iodol aoraidh, an uair nach bheil iad toirt urraid aoraidh onoir agus urraim do na h Aingil, agus a thug an da dhuine naomh ſo : cho bheil grunt no reaſun aca, bhreug no gniomh go malluichte chuir ' as leath nan Caitholaich, ach amhain am mirun fein dhuinne : oir air dhoibh an fhior Eaglais treigeadh, bha e feimail d' an cuis ſa, agus chum luchd leaneamhuin fhaighail, an Eaglais fhirinach deanamh go dubh go daoi, agus go ſalach agus dfheudadh iad co acca ceart no h eagcoireach.

*C.* Cionnas ata e ſocharach dhuinn' urnuidh nan Aingil iarreadh?

*F.* Tha ſin ſocharach dhuinne do bhri,—' Gu ' bheil na h Aingil uile nan Spiorada friothealaidh, air ' an chuir amach chum friothealadh dhoibhſe a ' bhithas nan oidhrean air ſlainte.' Eabh. i. 14.

*C.* Cionnas dhearbhas tu, gu feud ſinn' urnuidh dheanamh ris nan Naoimh ?

*F.* O'n ſgrioptuir far am bheil e go ſoilleir air innſeadh gu 'n theagaiſg Iacob do chlainn' urnuidh dheanamh riu ag radh,—' An t' Aingeal a dſhuaſ-' gail mi as gach uile olc, gu 'm beannuichadh e na ' h oganaich bheag, agus gairmar m' ainmſa orra ' agus ainm m' Athreacha Abrahaim agus Iſaic.' Gen. xlviii. 16. Giodheadh bha h Athreacha ſa marbh fada roimh an am ſin; agus ata Iacob ag teagaſgadh a chlainne ſa ghairmadh orra ann deidh am bais: nois ata duil agam go deimhin nach robh Iacob aineolach air toil Dhea, agus fos nach bheil Proteſtanaich go olc agus gu cuir iad iodol aoraidh as leath Iacob, chion agus gu 'n do theagaiſg e do chlainn' urnuidh dheanamh ris nan Naoimh.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu bheil nan Naoimh ag guidheadh air ar ſon ne?

*F.* Fos o'n ſgrioptuir ata 'g innſeadh dhuinne,—' Agus thuit na ceithair ſeanoira fichadh ſios ann la-' thair an Uain, agus bha aige gach aon clarſaich, ' agus tuis ſhothaicheoir lan do dheagh bholaidh, an ' nithe a's iad urnuidhean nan Naoimh Taiſb.' Eoin. v. 8. Uime ſin ata e laghail gu gairmamid go tric air nan Naoimh, chum gu guidheadh iad Ioſa Crioſd ar Dia ne air ar ſon ſa.

*C.* Cionnas dhearbhas tu, gur aithne do nan Naoimh air neamh, agus gu bheil fhios aca, ciod ata ſinn ag deanamh anns am bheatha ſo?

*F.* O bhriathran ar Slanuighoir ata deimhnuchadh dhuinne,—' Gu bith gairdeachas agus aoibhneas ' an lathair Aingil Dea air aon pheaccach ag dean-' amh peanas. Luc. xv. 10. Nois is gniomh fo-laichte aſteach anns an chriodhe fior pheanas; giodh-eadh is leir do na h Aingil agus nan Naoimh e,—' Agus ' aris; Ann ſin dubhairt an Geocair bearteach ann ' Iſrionn. Uime ſin guidham ort Athair, gu 'n

'cuireadh tu Lasarus gu tigh 'm Athair. Oir ata 'agam cuignear bhraithre: chum agus gu 'n toir e 'fiadhnuis dhoibh, an t' eagal gu 'n d' thig iadsan 'mar an ceudna do 'n ionad ro phiantach so. Dubh-'airt Abraham ris ata Maois agus na Faidhean-aca, 'eisdeadh iad riusan; agus mar eisd iad re Maois 'agus ris na Faidhean, ni mo creidas iad; ge gu 'n 'eireadh neach o na mairbh.' N. Luc. xvi. 27. O so tha e lan shoilleir gu b' aithne do h Abraham Maois agus na Faidhean, ge nach robh iad air an t' saoghal gu ceann ioma ceud blianadh ann deidh do h Abraham bhith marbh; b' aithne dha fos na Leabh-reacha sgriobh iad; uime sin is aithne do na Naoimh air neamh ciod is cor duinne air talamh.

*C.* Ach nach bheil e eagcoireach do eidermheadh-onoirachd Chriosd dh iarreadh air na h Aingil agus nan Naoimh ghuidheadh air ar son sa?

*F.* An robh e eagcoreach do eidermheadhonoir-achd Chriosd, an uair ghuidh an t' Apstal N. Eoin gras agus sioth o na seachd Spiorada bha lathair riogh chathair Dhea? no bheil e fos eagcoireach do eider-mheadhonoirachd Chriosd urnuidhean a cheile iar-readh? Nois mar ata e laghail ghuidheadh air son a cheile san t' saoghal so; tha e moran ni's laghail agus ni's fearre gu guidheadh nan Naoimh air ar son sa, do bhri gur iad a's taitnaiche do Dhia no h aon air bith air talamh.

*C.* Am bheil argumaid sgrioptureach air bith agad dhearbhadh gur aithne do na h Aingil agus nan Naoimh, ciod ata sinn ag deanamh air an talamh; agus gu bheil iad ag guidheadh air ar son air Neamh?

*F.* Tha, cheithair so a leanas.

*C.* Creud e do cheud argumaid?

*F.* So, an ni sin bha comasach do na Faidhean

anns am bheatha so, tre sollus airid grais amhain, cho 'n urradh sin bhith dodheanta do nan Naoimh agus na h Aingil air Neamh. Ach b' urradh agus b' aithne do na Faidhean anns am bheatha so, tre sollus airid grais Dea, na nithe bha deanta fada uatha. Air an abhar sin, is urradh, agus is aithne do nan Naoimh agus na h Aingil air Neamh na nithe 'ta deanta fada uatha. Tha cheud pairt lan shoilleir, do bhri gu bheil aige nan Naoimh agus na h Aingil air Neamh tuilleadh go mor sholluis grais ni's airide, na dfheudas bhith aige Faidhean anns am bheatha so. Tha dara pairt fos dearbhta ; do bhri gu 'm fac Elifeus am Faidh tre sollus airid grais amhain, ciod bha deanta, ann seomar uaigneach Riogh Siria: agus ciod chuaidh dheanamh eadar a sheirbhaisach fhein Gehasi agus Naaman, ge nach robh e lathair. B' aithne do N. Peadar gniomharan aingidh Ananiais agus Saphira, ge gu 'n d' rinn iad sin go uaigneach eattorra fein.

*C.* Creud e dara argumaid?

*F.* So, na nithe sin uile, is aithne do na Diabhail fein tre sollus an naduir amhain, cho 'n urradh an t' eolas agus am fios sin bhith air aitheadh do na h Aingil agus nan Naoimh aige 'm bheil, thuilleadh air sin, sollus a ghrais agus na gloir. Ach is aithne do na Diabhail fein ar 'n uile ghniomhara tre sollus an naduir amhain. Air an abhar sin, cho 'n urradh an t' eolas sin bhith air aitheadh do na h Aingil agus nan Naoimh air Neamh, ni 's lugha na their thu gu bheil tuilleadh eolais aige na Diabhail, na 'ta aige na h Aingil agus nan Naoimh.

*C.* Creud e treas argumaid?

*F.* Iadsan a 'ta faicin Dia go foirfe le h uile bhuaidhan agus iomolanachaidh; is eigin dhoibh gu faic iad sinne le 'r n uile ghniomhara sa. Ach ata na h Aingil bheannuichte agus nan Naoimh air Neamh ag faicin Dia go foirfe le h uile bhuaidhan agus

iomlanachaidh ſa. Air an abhar ſin, is eigin do na h Aingil bheannuichte, agus do nan Naoimh air Neamh, gu faic iad ſinne agus ar n uile ghniomhara ſa air talamh.

*C.* Creud e ceathro argumaid ?

*F.* So, ma's e gur iad na h Aingil agus nan Naoimh ar luchd coimhaidh agus arn uachdarain trid orduchadh Dhea fein ; is aithne dhoibh ar deantas, agus gu bheil ſiad fos ag guidheadh air ar ſon, ann ſin is eigin dha bhith araon maith agus tairbheach dhuinne iadſan dh aoradh, ghairmadh, agus an guidheadh. Ach is iad na h Aingil agus nan Naoimh trid orduchadh Dhea fein, ar luchd coimhaidh agus arn uachdarain agus is aithne dhoibh ar deantas, agus ata ſiad guidheadh air ar ſon ſa. Air an abhar ſin, ata e araon maith agus tairbheach dhuinn' iadſan dh aoradh, ghairmadh agus an guidheadh. Agus gur iad na h Aingil ar luchd coimhaidh do rireadh, ata ſgrioptuir ag toirt fiadhnuis air ſin—' Oir bheir e aithne d' a ' Aingil a d' thiomchioll, agus togidh iadſan thu ſuas ' 'n an lamhan, chum agus nach buail thu uair air bith ' do chos air cloich.' Salm. xci. 11. N. Matth. iv. 6.

*C.* Am b' e gnathachd na ceud Chreidmhaich na h Aingil agus nan Naoimh ghuidheadh agus urram thoirt dhoibh ; mar ata na Caitholaich ag deanamh an diugh ?

*F.* B' e go deimhin, oir deir N. Eoin an t' Apſtal ſan cheud linn—' Gras go robh dhuibhſe agus ' ſioth o 'n ti 'ta, bha, agus a 'ta re teachd ; agus o ' na ſeachd Spioradan a 'ta 'm fiadhnuis a riogh- ' chathair ſa.' Taiſb. i. 4.

*C.* B' e ſin fos nos an dara linn ?

*F.* B' e go deimhin, oir ſan linn ſo deir N. Dioniſius —' Go ſeaſmhach ata mi deimhnuchadh, leis an ' ſgrioptuir dhiadhaidh, gu bheil urnuidhean nan

'Naoimh ro thairbheach dhuinne ſam bheatha ſo, air 'an achd ſo; an uair ata duine air a laſadh le togar na 'Naoimh lorgairadh no leantin; agus ag neamh-'earbſadh anmhunachd fein, agus bheir e fein chum 'Naomh air bith, ag guidheadh airſan bhith na 'fhear comhnaidh dha agus mar fhear guidheadh 're Dia air a ſhon ſa; trid an achd ſin gheibh eiſan 'comhnadh ro mhor.' Eccleſ. Hierar. c. 7. par. 3. Sect. 3. prope ſinem.

San linn cheudhna ſo deirſe N. Clemaint Deiſciobal nan Apſtail fein—'Ata ſinne 'g aithneadh dhuibh, 'na Mairtaira bhith ann mor onoir 'n ar meaſg 'eadhon Sheumas an t' Eaſbuig, agus Steaphan ar 'compananach Deacoin a bha 'n ar meaſg ne; oir 'rinn Dia beannuichte iad, agus dh onoraich daoine 'naomh iad.' Lib. Apoſt. conſtitut. 5.

San linn cheudhna, deirſe N. Iuſtin am Mairtair —'Ata ſinn ag aoradh agus ag toirt urram araon 'do 'n Dhia 'n Athair agus am Mac a thainic agus 'a theagaiſg na nithe ſin dhuinne, &c. Agus fos 'cuideachd a luchd leaneamhuin ſa, agus na h 'Aingil mhaith; agus ata ſinne 'g an aoradh araon 'tre briathran agus gniomharan, agus ann a ſirinn; 'amhuil mar bha ſinne fein air arn ionnſachadh agus 'air ar teagaſgadh.' In Apolog. ii. ad Antoninum Pium. Nach b' e ſo Caitholach agus am Papanach do rireadh, giodheadh b' eiſan an deiſciobal dilis thug fuil, air ſon fuil tre ghradh bh' aige do Mhaiſdair neamhaidh.

*C.* Am b' e ſo fos gnathachd an treas linn?

*F.* B' e gan amharas, oir ſan linn ſo fein deir Origenes—'Toiſichidh mi re tuitam ſios air mo ghluna; 'agus guidhidh mi air nan Naoimh uile comhnadh 'dheanamh leam ſa, nach feud Dia ghuidheadh tre 'ro mhead mo chionta. O Naoimh Dhea! le

'deura agus ag caoinadh guidham oribh tuitam ſios 'ann lathair a throcair air mo ſhon ſa am peaccach.' In Lamentat.

Agus aris—' Ata fos gradh aige na Naoimh a 'threig am bheatha ſo, thaobh iadſan ata beo, ni 'm 'bith e neoiomchuidh a radh gu bheil curam aca d' 'an ſlainte, agus iad 'g an comhnadh le 'n urnuidh-'ean ri Dia air an ſon ſa: oir ata ſe ſgriobhta ſna 'Macchabeis, 'ſe ſo Ieremia 'ta guidheadh airſon 'am Phobal, &c.' Homil. iii. Cantica. Giodheadh bha 'm Faidh Ieremia marbh ioma blianadh roimh an am ſin.

*C.* Na ghnathaich Crioſduidhean an cheathro linn onoir agus urram thoirt do nan Naoimh?

*F.* Ghnathaich iad, oir deir N. Criſoſtom ſan linn ſo—' Dh aor iad nan Naoimh ceudhna ſin a 'ta 'ſinn ag aoradh aig an la diugh. Hom. de juven. Maxim.

Anns an linn cheudhna deirſe N. Ambros—' Ata 'ſe 'g onorachadh Chrioſd, an ti dh onorichas a 'Mhairtaira ſa.' Agus aris—' Is eigin dhuinne na h 'Aingil ghuidheadh a thugadh dhuinne mar ar luchd 'dionaidh agus comaircaidh. Is eigin dhuinne 'na Mairtaira ghuidheadh; oir ata ſiad comaſach 'ghuidheadh airſon ar peaccaidh ne. 'Siad ſin 'Mairtaira Dhea, arn Uachdarain ſa, agus luchd 'faicſin moſgalach ar beathaidh agus ar gniomhara 'ſa.' Sermo. vi. L. de viduis.

*C.* Na ghnathaich Crioſduidhean an chuigo linn mar an ceudhna, nan Naoimh ghuidheadh agus onoir thoirt dhoibh mar ata na Caitholaich ag deanamh an diugh?

*F.* Ghnathaich iad go deimhin, oir deir N. Auguſtin ſan linn ſo—' Ata mor ſhluagh nan Geinti-'lach anois ag aoradh le gluin lubte, Peadar bean-

' nuichte an t' Iafgair. Agus aris, Ni 'm bheil ' finne 'g an aoradh mar Dhee, ach mar dhaoine ' naomha. Agus ann ait' eile; Ata na Mairtaira ' h uile, a 'ta maille re Criofd ag deanamh eider- ' ghuidheadh air ar fon fa, ni fguir iad ghuidheadh ' air ar fon, mar fguir finne bhith ag ofnadh air ann ' deidh.' Agus fadheoi 'ta fe guidheadh mar fo. —' O Thrionaid bheannuichte coimhad mi as ' gach olc, trid Urnuidhean nan Ardathreacha, ' trid Eiderghuidheadh nan Apftail, tre Seafbheachd ' buan nam Mairtaira, agus trid Eiderghuidheadh nan ' uile Naoimh.' Ann fin air dha 'n Oigh bheannuichte, agus iomad Aingeal agus Naomh air ainm ghairmadh ata fe codhunadh—' Guidham oribh ' eiderghuidhe dheanamh ri Dia air mo fhon s' ' am Peaccach chum gu bithin tearuinte o ghiall an ' Diabhail agus o bhas fiorruidh.' Sermo. de Sanctis Petro et Paulo. In Pf. 96. Meditat. 40.

Agus deir an dara Comhairle Nicen—' Deanamid ' gach uile nithe tre h eagal Dea, 'g iarreadh eider- ' ghuidhe Mathair neolochdaich Dea, mar an ceudh- ' na nan Aingil agus nan Naoimh.' Gniomh. iii. 6. Anno Dom. 781.

*C.* Ach nach deir an fgrioptuir,—' Gloir gu 'n ' robh do Dhia 'amhain.' Uime fin cho 'n bheil e laghail onoir no h urram thoirt do h Aingil agus Naoimh?

*F.* Ard onoir thigharnail is coir thoirt do Dhia 'mhain, aidmhalam: ach aitham gu 'm bheil an fgrioptuir ag diulteadh onoir agus urram iochdranach thoirt do na h Aingil, no nan Naoimh, no eadhon do dhaoine; agus nach deir an fgrioptuir,—' Gloir, a- ' gus onoir, agus fioth-chainte do gach uile neach ' a 'ta deanamh maith.'

*C.* Ach nach deir fos an ſgrioptuir,—' Gur aon ' Eidermheadhoinoir a 'ta ann eidar Dia agus daoine, ' an duine Ioſa Crioſd.' 1 Tim. ii. 5.

*F.* Aidmhalam, nach bheil ann, ach aon phriomh Eidermheadhoinoir, ach giodheadh gur e Crioſd am priom Eidermheadhoinoir ; ata fos iomad Eide-mheadhoinoir iochdranach eile ann ; mar ata gach Sagart ſgireachd trid eiderghuidheadh airſon a phobal ſe : ann gairid nach Eidermheadhoinoir eidar Dia agus an duine, gach aon neach ghuidhas air a ſhon ri Dia co acca is Aingil, Naoimh no daoine iad ?— Oſbar, am bheil nam Proteſtanaich fein ag ſeaſamh ris an aon Eidermheadhoinoir Ioſa Crioſd ? Cho 'n bheil iad : oir ata 'n ſluagh Proteſtanach ag iarreadh air am Miniſdaira ſa eiderghuidhe no urnuidh dheanamh ri Dia air an ſon : agus aris, ata nam Miniſdaira 'g iarreadh air an ſluagh ſa urnuidh dheanamh air an ſon mar ceudhna. Uime ſin, ata coilion Eidermheadhoinoir aige Proteſtanaich, oſbar air Crioſd, agus ata do chinn nam meaſg.

## AN DEICHO PONC NO ARTOIGAL.

*C.* CREUD i an deicho ponc ?

*F.* Maitheanas am pheaccaidh.

*C.* Ciod ata thu tuigſin le ſin ?

*F.* Tuigam le ſo, gu bheil Dia araon comaſach agus toileach, mhaitheadh duinn' ar peaccaidh ne, ma bhithas ſinn go criodhol bronach caointach air an ſon ne, agus ma dh aidmhalas ſinn' iad ; oir thug e cumhachd dh' a h Eaglais chum am maitheadh tre Baiſde agus Peanas.

*C.* Cionnas dhearbhas tu ſin ?

*F.* O fhocal Dea, far am bheil e air innſeadh leis an Spiorad Naomh,—' Ach an uair a chunnic

'am pobal ſin, ghabh iongantas iad, agus thug iad 'gloir do Dhia, a thug leithaid ſin a chumhachd 'do dhaoine.' Eadhon a mhaitheadh peaccaidh air d' a Chrioſd an chumhachd ceadhna ſin a dhearbhadh roimh ſin le miorbhuille ag radh,—'Ach 'chum gu 'm bith fios agaibh, gu 'm bheil cumh- 'achd aige Mac an duine, peaccaidh a mhaith- 'eadh air an talamh, a deir ſe ann ſin re fear na pa- 'rilis, eirich, tog do leaba agus imich do d' thigh, agus air eirigh dhoſan chuaidh ſe d' a thigh fein.' N. Matth. ix. 8. 6, 7.

*C.* Am bheil peaccadh ſa bith go mor, is nach feud Dia h a mhaitheadh ?

*F.* Ni 'm bheil aon ann, oir ata h a throcair fada h oſcion ar mirun agus ar peaccaidh ne.

*C.* Am feud aon pheaccadh baſmhor air bith, bhith air a mhaitheadh gan a chuid eile ?

*F.* Cho 'n feud, do bhri gur e maitheanas am pheaccaidh bhaſmhor, athnuadhachadh cairdeais maille re Dia trid a gras ſa, ni nach coilionar am feaſd, go fhad agus a mhairthas aon peaccadh baſ-mhor annine.

*C.* Am feud ſinn cinntachd iomlan a bhith againe, gu bheil ar peaccaidh air am maitheadh dhuinne ?

*F.* Cho 'n feud ſinn, gan fhoillſuichadh airid air ſin,—'Oir cho 'n fhios dhamh, ni ſam bith do 'm 'thaobh fein (deirſe N. Pol) giodheadh ni 'm bheil 'mi le ſo, air m' fhirinachadh.' 1 Cor. iv. 4.

*C.* Creud na dearbhaidh eile h ata agad ?

*F.* Do bhri, Nach aithne do dhuine air bith, co acca tha ſe toilteanach air gradh no fauth. Eccleſ. ix. 1.

*C.* Am feud ſinne bhith cinntach thaobh ar buan-ſheaſeamh ann am maith ?

*F.* Cho 'n feud ſinn, gan fhoillſuichadh airid ; a-

gus air an abhar ſin dubhairt N. Pol,—' Trom-
' bhuailam mo chorp, agus cuiram fuidh ſmachd e,
' an t' eagal air chor ſam bhith, thareis dhamh an
' ſoiſgeul a ſhearmonachadh do dhroing eile, gu 'n
' cuirar mi fein air cul; agus tha e 'g ar chomhair-
' luchadh ag radh. Lan oibrichibh bhar ſlainte fein
' le h eagal, agus le ball chrith.' 1 Cor. ix. 27.
Phil. ii. 12.

*C.* Cionnas uime ſin dfheudas ſinne ſioth coguis a bhith againe?

*F.* Do bhri gu 'n feud ſinne, cinntachd bheuſach no moralta h a bhith againe, agus dochas ro bheoth-ail gu bheil ar peaccaidh ne air am maitheadh dhuinne trid gnathachadh dligheach nam ſacramai-dean ni h is leoir airſon ar ſioth ceudhna.

## AN T' AONO PONC DEUG NO AR-TOIGAL.

*C.* CREUD i an t' aono ponc deug?

*F.* Aiſeirigh na collainn no Chuirp.

*C.* Creud ata phonc ſo cialluchadh?

*F.* Ata h i cialluchadh, gu bhith na cuirp ceudh-na ſo, anns am bheil ſinne beo an draſda, air an to-ghail ſuas aris aig la bhreitheanais o bhas gu beatha.

*C.* Creud am meadhon leis am bith ſo air a dheanamh?

*F.* Trid ordugh uilechomaſach Dhea, agus Mi-niſdralachd nan Aingil

*C.* Cionnas choduichas tu ſin?

*F.* O fhocal Dea: Oir thig an Tigharna fein anuas o Neamh le ardiolachd, le guth an Ardaingeil agus le trompaidh Dhea: agus eiridh na mairbh a 'ta ann Chrioſd air tus. 1 Theſſ. iv. 16.

*C.* An eirich na cuirp ceudhna h aris ?

*F.* Ann briogh eiridh na cuirp ceudhna, ge go neochoſmhuil ann buaidh agus dreach.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh ſin ?

*F.* O 'n ſgrioptuir naomh,—' Oir ata fios agam ' gu bheil mo Fhuaſgluighoir no m' fear ſaoraidh ' beo ; agus anns an la deirionach eiridh mi as an ' talamh, agus bithidh mi air mo chuartuchadh le ' mo chroicconn, agus chi mi mo Dia ann m feoil : ' an ti a chi miſe fein le mo ſhuil, agus cho neach ' eile.' Iob. xix. 26, 27.

*C.* Creud na buaidhan a bhithas aige na cuirp ghlormhor ?

*F.* Bithidh aca doſhulangas, luthorachd, ſoilleireachd, agus finealtachd.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh an doſhulangas ſa, na h an neobhaſmhorachd ſa ?

*F.* O 'n ſgrioptuir,—' Oir is eigin do ni thruaillidh ' ſo, neothruailleadh a chuir uime, agus do ni ' bhaſmhor ſo, neombaſmhorachd a chuir uime.' 1 Cor. xv. 53.

*C.* Cia mar choduichas tu h an luthorachd ſa ?

*F.* O 'n Chaibdal cheudhna,—' Cuirar ann an-' mhuinachd e, eiridh ſe h ann cumhachd ; cuirar e ' 'na chorp nadurra, eiridh ſe na chorp ſpioradail. 43, 44. 'Se ſin re radh, ann a gluaſachd agus obair; gu bith iad cochoſlach re ſpiorad ; agus dearbhidh an ni ſo fos am finealteachd ſa.

*C.* Cionnas a dhearbhas tu, an ſoilleireachdſa ?

*F.* O 'n aite cheudhna,—' Oir ata eiderdhealach-' adh eidar reult agus reult thaobh gloire, is mar ' ſin a bhithas aiſeirigh nam marbh ; cuirar e ann ' eaſonoir, togar e ann gloir.' 1 Cor. xv. 42, 43.

*C.* Ciod an uine anns an eirichar na mairbh ; agus an caochlar an ſluagh taoghte marſin ?

*F.* ‘ Ann am mionaid, am prioba na ſul, re ‘ guth na trompaid dheirionach, eiridh na mairbh ‘ go neo thruaillidh, agus caochlichar ſinn.’— 1 Cor. xv. 52.

*C.* Creud an t’ eiſamlair a ’ta agad anns an nadur airſon na h Aiſeirigh ?

*F.* Graine h arbhair a ’ta lobhadh air tus anns an talamh, agus dfhaſas ſuas, agus ata beo aris.

*C.* Ciod an ſochair a ’ta h againeſa trid eolas na h Aiſeirigh ?

*F.* Ata ſin ’g ar neartuchadh a dfulangadh geurleaneamhuin, agus am bas fein ann dochas na gloir re teachd ; do reir briathara N. Phoil,—‘ Oir meaſam, ‘ nach fu fulangas na h aimſir a ’ta lathair an coim‘ eas ris a ghloir a dfhoillſichar annine.’ Rom. viii. 18.

## AN DARA PONC DEUG NO ARTOIGAL.

*C.* CREUD i an dara ponc deug ?

*F.* Agus a bheatha ſhiorruidh.

*C.* Carſon ’ſi ſo am ponc deirionach ?

*F.* Do bhri, gur i h am bheatha ſhiorruidh crioch deirionach an duine.

*C.* Ciod tha thu tuigſin leis a phonc ſo ?

*F.* Tuigam, gu bith an droing ſin a ’ta coimheadh nan aitheantan, agus ag baſachadh ann ſdaid grais, beo go brath maille re Dia ann beannachadh agus ſonas ſiorruidh.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh, gu bheil e feimail no gur eigin na h aitheantan a choimheadh, chum am beannachadh ſin fhaighail ?

*F* O ’n ſgrioptuir, far an duairt Crioſd ris an oganach, ag feoruchadh deth, ciod bu choir doſan

a dheanamh chum a bheatha shiorruidh fhaotin,—
' Ach ma 's aill leat dol asteach chum na beatha,
' coimhid na h aitheanta.' Matth. xix. 17.

*C.* Am bheil am bheatha shiorruidh air a toirt dhuinne mar dhuais ar deagh obaira?

*F.* Ata reir briathran an sgrioptuir,—' Bheir Dia
' do gach aon reir a ghniomhara: dhoibhsin a 'ta le
' buanachadh go foighidneach ann deagh obair ag
' iarreadh gloir, agus onoir, agus neobhasmhorachd
' a bheatha mhairtheanach.' Rom. ii. 6, 7.

*C.* An d' rinnadh gach duine chum na beatha shiorruidh?

*F.* Bha h iad,—' Oir is aill le Dia, na h uile
' dhaoine bhith air an sabhaladh, agus iad a theachd
' chum eolas na firinn.' 1 Tim. ii. 4. Ni 'n aill
leis bas am pheaccaich, ach gu b' fearr gu pilladh e
agus gu bithadh se beo.

*C.* Carson uime sin ata coilion air an damnadh?

*F.* Tre reasun am peaccaidh ceannaireach fein,
ann aighai lagh Dhea, agus an neamhaithreachais
deirionach sa.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh, gur e an duine
sior abhar am pheaccaidhne agus a dhamnaidh fein?

*F.* Air tus; uaidhe Iob, far am bheil e 'g radh,
' Thug Dia dha h aite chum peanas a dheanamh,
' ach thruaill se fin chum uabhar.' Iob 24.

An dara aite—' Tha do sgrios uait fein o Israel,
' annam sa h amhain tha do dhochas.' Hos. 13.

An treas aite,—' No 'n dean thu taircuis air
' saibhreas a mhaitheas, agus foighidin, agus fad
' fhulangais Dea, gan fhios bhith agad, gu bheil
' maitheas Dea 'g a d' threorachadh chum peanas no
' aithreachas? Ach ata thu carnadh suas dhuit
' fein feirge fa chomhair la na feirge; reir do chruais,
' agus do chriodhe neamhaithreachail.' Rom. ii. 4.

*C.* Co h ann, anns am bheil a bheatha ſhiorruidh ag coiſeaſamh ?

*F.* Ann a ſealladh agus mealltin Dhea, a reir raidh ar Slanuighoir,—' Is ſe ſo bheatha mhairthea-' nach, eolas a bhith aca ortſan an t' aon Dia fior, ' agus air Ioſa Crioſd a chuir thu uait.' N. Eoin xvii. 3.

*C.* Am faic ſinn ní air bith eile air Neamh ach Dia ?

*F.* Chi ſinn oſbar air ſin uile bhuaidhan agus tuilcheimnaidh Dhea, agus annſan fos mar ann ſgathan naduran agus iomlanachda nan uile chretoira : oir ata ſe comhaladh ann fein na h uile nithe, ann modh ro inmhach.

*C.* Creud an doigh air an dearbh thu ſin ?

*F.* O'n Apſtal ag radh,—' Oir is ann uaithe ſin, ' agus trid ſin, agus air ſhon ſan ata na h uile nithe.' Rom. xi. 36.

*C.* Creud an ſochair a leanas o ſhealladh agus mealltin Dhea ?

*F.* Leanidh gradh diadhaidh, ſealbhachadh ſeaſmhach, ſolas, agus aoibhneas dolabhairt ; agus mach as ſin thig moladh, urgairdeas, luathgairas agus buidheachas go ſiorruidh.

*C.* Creud is ciall do 'n fhocal ſin, Amen ?

*F.* Cialluichidh ſin, gur firinn diadhaidh achreidh uile ; agus air an abhar ſin, is eigin dhuinn' a creidſin agus aontuchadh lea o ar criodhe.

## C A I B. IV.

*Dochas agus urnuidh air an minuchadh.*

*C.* CREUD is dochas ann ?

*F.* Is ſubhailce dhiadhaidh i, air adortadh aſteach ann ſan anam, trid am bheil duil earbſach

na gloir re teachd againe re fhaotin tre gras agus toilteanas Chriosd, agus ar toilteanas sa fein ag sruthadh o thoilteanas agus oirdheircas Chriosd.

*C.* Ciod air am bheil am muingin no dochas sin go airid air a shuidheachadh ?

*F.* Air oirdheircas no toilteanas agus geallaidh Chriosd, an ti gheall gloir do 'n droing sin a chuiras an dochas annsan, agus tha deanamh obairsa, agus tha eisan toirt fos gras leis an dean iad an obair cheudhna.

*C.* Am bheil ar deagh obair ne ag toiltin duais na gloir shiorruidh ?

*F.* Mar ata h iad ag sruthadh o ghras Chriosd agus air an suidheachadh air a gheallaidh sa ata iad toilteanach air duais na gloir.

*C.* Cionnas tha thu coduchadh sin ?

*F.* O 'n sgrioptuir, air tus,—' Oir ge b' e neach a ' bheir cupan uisge dhuibhse re h ol ann ainmsa ' (chionn gur le Criosd sibh) go deimhin a deiram ' ribh, nach caill se a dhuais.' Marc. ix. 51.

An dara h aite,—' Gheibh gach aon a dhuais fein ' do deir a shaothair fein, oir is coichuidaich- ' oira Dhea sinn.' 1 Cor. iii. 9.

San treas aite,—' Is beannuichte bhithas sibh an ' uair a bheir daoine anchaint dhuibh, agus ni siad ' geurleaneamhuin oribh : oir is mor bhar duais air ' Neamh. Deirse ar Tigharna.' Matth. v. 11.

*C.* Am bheil e dligheach agus laghail dhuinne deagh obair a dheanamh ann duil duais fhaotin ?

*F.* Cho 'n e h amhain gu bheil e laghail agus dligheach dhuinne : ach fos ionmholta do reir sin,— ' Chlaoin mi mo chriodhe chum' do reachda sa co- ' lionadh go brath airson duais.' Salm. cxviii. 113.

*C.* Creud an dearbhadh eile tha agad ?

*F.* —' Agus ge b'. e ni dh iarras sinn gheibh ' sinn uaithe e, do bhri gu bheil sinn ag coimheadh

'aitheanta ſa; agus ag deanamh nan nithe ſin ata 'tairneach 'n a fhiadhnuis ſin.' 1 Eoin iii. 22.

*C.* Cionnas dfheuchas tu gu bheil an dochas feimail chum ruigſin air ſabhaladh?

*F.* Do bhri gu bheil i toirt amach annine umhlachd do lagh Dhea, agus fos toilleachas inntinn a dfhulangadh air a ſga ſa.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh ſin?

*F.* O'n ſgrioptuir,—'Ge gu 'm marbhadh ſe mi, 'cuiridh mi mo dhochas annſan.' Iob xiii.—Agus aris, 'Ann a Dia cuiridh mi mo dhochas; agus ni 'gabh mi h eagal ciod dfheudas feoil dheanamh oram.' Salm. lv.

*C.* Am bheil an dochas tairbheach chum maitheanas peaccaidh?

*F.* Tha reir an t' Salmadoir,—'Ach an ti chuiras 'a dhochas ann ar Tigharna, cuartuich trocair e. 'Agus aris; Tha ar Tigharna ro thoillaichte annta 'ſan a 'ta 'g earbſadh as, agus ag cuir an dochas 'ann.' Salm. xiii. 10. Salm. clxvi.

*C.* Creud am maith eile tha againe o'n dochas?

*F.* Tha i 'g ar gluaſadh chum urnuidh ioriſeal chrabhach a dheanamh.

*C.* Creud is urnuidh ann?

*F.* 'Si 'n urnuidh togail ſuas ar 'n inntinn re Dia, trid an iarreadh ſinn, airſon nithe maith: agus bhith air ar ſaoradh o gach olc, na leis am bheil ſinn ag toirt beannachadh agus moladh do Dhia

*C.* Creud iad comhnannta no coingealla na deagh urnuidh?

*F.* Gu bithadh i deanta le mor churam, aire, ioriſlachd, agus buanſhcaſcamh.

*C.* Creud iad na dubhailcin a 'ta cuir ann aighai na dochais?

*F.* Tha eadochas, agus andochas no andanadas.

*C.* Creud is eadochas ann ?

*F.* Tha, anamharas ann cumhachd Dea, agus toilteanas Chriosd ; mar nach bithadh iad leoir chomasach chum ar sabhaladh-ne.

*C.* Creud is andochas ann ?

*F.* Tha muingin aimidach andanail sabhalaidh gan diochall no spairn a dheanamh, chum deagh caitheadh beathai, no coimheadh nan aitheanta.

*C.* Cionnas is abhar peaccaidh an t' eadochas ?

*F.* Do bhri, gur gnathach le daoine miomhuinginach dh radh ; ma dhamnar mi, bithidh mi air mo dhamnadh ; agus mar so ni dean iad diochall chum am maith a dheanamh, no t' olc a sheachnadh.

*C.* Cionnas is abhar peaccaidh an t' andochas ?

*F.* Do bhri, gur gnathach le daoine h andochasach dh radh go minic : tha Dia trocairach agus iochmhor, agus maithidh se dhuinn' ar cionntan agus ar peaccaidh ne, ge mor no graineal no lionor gu bheil iad, agus aig ge b' e uair sam bith anns an dean sinn peanas no aithreachas air an so n ; agus o dhuil aithreachais leabe bais, ata iad gabhail cead am peaccadh a dheanamh anns an am ata lathair.

*C.* Cionnas is eigin d' ar dochas a bhith air a tomheisadh eadar an da iomallaichd so ?

*F.* Trid eagal machail agus miomhuingin iorisеal deth ar gniomhara fein, mar ata iad uainne fein.

*C.* Am bheil an urnuidh maith 'n an aighai le cheile ?

*F.* Tha, reir na soisgeil,—' Deanibh urnuidh ' chum agus nach tuit sibh am buairead.' N. Luc. xxii. 40.

*C.* Creud an tairbh' eile tha teachd o'n urnuidh ?

*F.* Tha i araon maith chum gach olc sheachnadh, agus gach sochaira fhaotin.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh ſin ?

*F.* O'n t' ſoiſgeul, far am bheil ar Slanuighoir ag radh,—' Gu deimhin deimhin deiram ribh, ge b' e ' nithe dh iarras ſibh air an Athair ann m' ainmſe gu 'n ' toir ſe dhuibh iad.—Iarribh agus bheirar dhuibh.' N. Eoin xvi. 23. N. Luc. xi.

*C.* Am bheil e laghail urnuidh a dheanamh ann a caint choimhach ?

*F.* Ata, reir ſin, —' Oir an ti labhras ann a teangan ' coimhaich, ni ann re daoine labhras e, ach re Dia,' agus tha 'n tairbh' agus am cumhachd ceudhna aige an iarrtas no 'n aithuinge ; ma ſe agus gu 'n tuigar i leis an ti a 'ta air a ghuidheadh, co acca thuig an guidhoir i no nach do thuig.

*C.* Creud an coduchadh eile tha agad ſa ?

*F.* Tha dearbhadh ſo agam mach o'n Chaibdal ceudhna, far am bheil N. Pol ag radh,—' Ach ' ma bheannichas tu anns an Spiorad (ſe ſin re ' radh ann a caint choimhach) cionnas a deir an ti ' a 'ta ann ait' an duine gan fhoghlum Amen re ' do bhreith-bhuidheachas ſa. Oir go deimhin ata ' thuſa toirt buidheachas go maith ; giodheadh, ' ni bheil an neach eile air a theagaſgadh.' 1 Cor. xiv. 16, 17. Ata thu faicin o ſo, gu bheil an ni maith ann fein ; agus le ſo gu bheil urnuidh ann caint choimhach araon laghail agus maith, oir tha ſe toirt buidheachas go maith deirſe an t' Apſtal,—' Uime ' ſin, a bhraithre, no bacaibh labhairt le teangan no ' caint choimhach.' 39.

*C.* Ciod tha an t' Apſtal ag tuigſin an uair tha e 'g ar comhairluchadhn' urnuidh a dheanamh do ghna,—' Deanibh urnuidh gan ſgur; anns gach uile ' ni thugibh buidheachas ; oir is e ſo toil Dea ann ' Ioſa Crioſd d' ar taobh ſa.' 1 Theſſ. v. 17, 18.

*F.* Tha ſe cialluchadh le ſin, gu 'm bu choir dhuinne gach la, uine airid a chaitheadh ann urnuidh ; a reir

N. Sheumais,—' Deanibh urnuidh air ſon a cheile, ' chum agus gu 'n ſlanuichar ſibh : oir ata mor ' eifeacht' agus buaidh ann an urnuidh dhurachd- ' ach an fhirinaich.' N. Sheumas v. 16.

*C.* Am bheil e comaſach urnuidh dheanamh do ghna?

*F.* Ata ann cuid do ſheagh, air ainm, le bhith tabhairt ſuas ar 'n uile ghniomhara agus deanadas ar beathaidh, chum mor onoir an Dea mhor.

*C.* Cia an t' aite anns am fearr an urnuidh a dheaneamh?

*F.* Anns na h Eaglaiſa: do bhri, gur aitean ſin, tha air an coiſreagadh, agus air an cuir air leath chum urnuidh; agus ann ſin at' ar 'n urnuidhean air an arduchadh go mor tre lathairachd airid Dhea: agus fos a 'ta chuideachd airid ſan air a h iarreadh le Cleir nan Eaglaiſan ann coiſreagadh nan aitean ſin, agus uime ſin iomchuidh chum urnuidh.

*C.* Cia mar dhearbhas tu ſin?

*F.* O'n t' ſoiſgeul,—' Oir ge b' e aite am bheil ' dias no triuir air an cruinnuchadh ann ceann a cheile ' ann m' ainmſa, ata miſe ann ſin nam meadhonſa.' N. Matth xviii. 20. Nois ſiad na h Eaglaiſa na h aitean airid ann ſan cruinnuchadh an ſluagh; agus le ſin, an t' aite is ro iomchuidh chum urnuidh dheanamh ann.

*C.* Cionnas a dhearbhas tu, gu bheil Eaglaiſan a reir orduigh Dhea?

*F.* Dhearbhar ſin, air tus; do bhri, gu 'n dh orduich Dia d' a Riogh Solom Teampul no Eaglais a thogail dhaſan, agus a coiſreagadh dha ſheirbhais ſa. 2 Croinic. vii.

An dara aite; o'n t' ſoiſgeul, far am bheil Crioſd ag gairmadh an Teampul a thigh fein; agus ag cuir amach dha as am Teampul an luchd reicaidh agus

ceannaich deir ſe riu—' 'Ta e ſgriobhta, is tigh ur-' nuidh mo thigh ſe, ach rinn ſibh ſe ſlochd mhear-' laich deth.' N. Luc. xix. 45, 46.

An treas aite ; o 'n t' ſoiſgeul cheudhna, far an deachaidh am Publiocanach ſuas do 'n Teampul a dheanamh urnuidh—' Agus chuaidh e ſios gu thigh ' fein air a fhireanachadh.' N. Luc. xviii. 10. 14.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh, gu bheil e laghail Teampuil no Eaglaiſan a choiſreagadh ?

*F.* O 'n ſgrioptuir—' Oir do thog mi anois agus ' do naomhaich mi an tigh ſo (eadhon an Team-' pul) chor gu bithadh m' ainmſa ann go brath : ' agus bithadh mo ſhuil agus mo chriodhe ann a ' comhnuidh.' 2 Croinic. vii. Agus o 'n t' ſoiſgeul, far am bheil e air innſeadh, gu 'n chum Crioſd e fein la coiſreagaidh na Teampuil ann Ieruſalem an ceart la bha air orduchadh le Iudas Macchabeus, gu bhith air a choimheadh naomh. Mac. iv. 56.

*C.* Cionnas a dhearbhas tu, gu bheil e laghail Eaglaiſa ſgeadachadh, agus am buſgadh le greus obair, agus le cinmhiolaidh no iomhaighan ?

*F.* O 'n t' ſoiſgeul, far am bheil ſinn ag leabhadh gu 'n dh' orduich Crioſd a Shuipair dheirionach a bhith air a deaſachadh ann a ſeomar mor air a dheagh ſgeadachadh—' Agus nochdaidh ſe dhuibh ſeomar ' arda fairſing na lan uidheam agus deaſaichte : ' ann ſin ullamhichibh dhuinne.' Marc. xiv. 15. Oſbar dh orduich Dia fein anns an t' ſean lagh, a Eaglais no theampul fein bhith air a ſgeadachadh uile thareis le iomhaighan grabhalta, mar tha e lan ſhoilleir on t' ſheachdo Caibdal do 'n cheud Riogh, agus uaidh' iomad aite eile deth na ſgrioptuir naomh.

*C.* Am bheil e maith, feim dheanamh do deaſgnath-achaidh o 'n leath amuigh ann am na urnuidh ; mar ata dol air gluna, bualadh uchd, agus leithaid ſin ?

*F.* Ata, oir tha iad foillſuichadh amach urram agus crabhachd aſteach no aſtigh a chriodhe; oir thilig Crioſd e fein ſios air aighai, ann uair rinn e urnuidh anns an gharadh—' Agus air dha imeachd ' beagan air adhart, thuit ſe ſios air aighai dhea- ' namh urnuidh.' Matth. xxvi. 39.

*C.* Carſon tha mhadhin na h am go iomchuidh airſon urnuidh a dheanamh ?

*F.* Tha i iomchuidh, chum uinneogan an anaim fhoſgaladh re ſollus a ghrais dhiadhaidh, agus thoirt ſuas chum mor onoir Dhea obaira agus gniomhara an la h uile.

*C.* Carſon am feaſcar mar an ceudhna ?

*F.* Tha, chum uinneogan an anaim dhunadh ann-aighai dorchadas am pheaccaidh, agus fanoid no meallaidh an Diabhail, mar an ceudhna thoirt buidheachas do Dhia airſon uile bheannachaidh a-gus ſochaira h an la a chuaidh ſeachadh.

*C.* Creud na nithe bu choir dhuinn' iarreadh ann ar 'n urnuidhne ?

*F.* Bu choir dhuinne gach uile ni maith a ghuidh-eadh agus a h iarreadh ann ar 'n urnuidh, araon ſpioradail agus aimſirail, agus gu 'n ſaorar ſinn o gach olc: oir is ſan air an doigh ſo theagaiſg ar Sla-nuighoir ſinn 'n a urnuidh fein.

## C A I B. V.

*Am Pater Noſter, no urnuidh ar Tigharna air a minuchadh.*

*C.* CREUD e am Pater Noſter, no urnuidh ar Tigharna ?

*F.* 'Si ſin an urnuidh is ro naomha bha riamh air a deanamh.

*C.* Co rinn an urnuidh ſo ?

*F.* Rinn Crioſd ar Tigharna, gliocas ſiorruidh an Athair.

*C.* Abeir urnuidh an Tigharna ?

*F.* ' Ar 'n Athair ata air neamh, gu naomhichar ' t' ainm. Tigeadh do rioghachd ; deanar do thoil ' air an talamh, mar nithar air neamh. Tabhair ' dhuinn' an diugh ar 'n aran laithail ; agus maith ' dhuinn' ar fiachan amhuil, mar maithas ſinn d' ar ' luchd fiachaich ; agus na leig ſinn ann buairead ; ' ach ſaor ſinn o olc.' Amen. N. Matth. vi. 9, 10.

*C.* Carſon rinn ſe an urnuidh ſo ?

*F.* Chum foirm urnuidh 'theagaſgadh dhuinn', agus cionnas is coir dhuinn' urnuidh dheanamh.

*C.* Carſon rinn ſe i, air doigh go reidh go ſhoilleir agus go gaoirridh ?

*F.* Chum gu bithadh gach aon neach comaſach air a foghlumadh.

*C.* Ciod ata an urnuidh ſo cumhail innte ?

*F.* Na nithe ſo uile a dfheudas ſinn iarreadh, no duil bhith againe re fhaotin o Dhia.

*C.* Co mead iarrtas ata anns an urnuidh ſo ?

*F.* Seachd iarrtaſa.

*C.* Ciod tha thu cialluchadh leis na focail ſin a 'ta air an cuir roimh nan iarrtaſa : Ar 'n Athair ata air neamh ?

*F.* Tuigam leoſan, gur e Dia ar 'n Athair ſe araon tre cruthachadh, agus uchd-mhachadh, ma bhithas ſinn ann ſdaid an ghrais : agus air an abharſin, feudidh ſinn teachd dha h ionnſuidh ſe le mor mhuingin chum gach beannachaidh a h iarreadh uaidhſe.

*C.* Cionnas dhearbhas tu ſin ?

*F.* O'n ſgrioptuir—' Feuchibh, ciod an ghne ' graidh thug an t' Athair dhuinne, gu 'n gairtadh ' clann Dea dhinn.' 1 N. Eoin iii. 1.

*C.* Carſon deir ſinn, ar n' Athair, agus cho 'n e m' Athairſa ?

*F.* Do bhri, gur e Dia Athair coitchionta na h uile neach; agus is eigin d' a na deagh Chrioſduidhean uile ghuidheadh airſon a cheile, reir ſin 'Cochom-'munn nan Naoimh.'

*C.* Ciod tha thu tuigſin leis na focail ſin, a 'ta air neamh ?

*F.* Gu bheil an Dia, a 'ta lionadh neamh agus talamh, agus a 'ta h anns na uile nithe, am agus aite; air neamh air doigh airid, ag innſeadh agus ag foillſuichadh amach a ghloir fein do 'n t' ſluagh bheannuichte: agus air an abhar ſin, antra ni ſinn urnuidh, is eigin dhuinn' ar 'n inntinna thogail ſuas dh' a h ionnſuidhſe, agus an cumailſe ſuighte air nithe neamhaidh.

*C.* Cionńas tha thu dearbhadh ſin ?

*C* O 'n ſgrioptuir—'Is malluichte an ti a 'ta deanamh obair Dea go neochuramach.' Ier. xlviii. 10. Agus air an abhar ſin, is eigin curam a glacadh, go airid ann am na urnuidh.

## AN CEUD IARRTAS.

*C.* Creud i an ceud Iarrtas ?

*F.* Gu naomhichar t' ainm.

*C.* Ciod ata ſinn ag guidheadh leis an iarrtas ſo ?

*F.* Gu'm bithadh Dia air aithnuichadh leis an t' ſaoghal uile, agus acaſan fos eolas airſan, agus gu 'm bithadh Dia go fiuntach air a mholadh, air a h onorachadh, agus ſeirbhais air a deanamh dha leis na uile chretoira, ni nach feudar a dheanamh, ach le, agus trid a ghras ſa.

*C.* Co iadſan ata 'g radh na h iarrtas ſo go olc ?

*F.* Iadſan uile tha toirt maſluchadh do h ainm Dea, tre diamhaſladh, mionnuchadh, 'g innſeadh bhreagan, malluchadh, agus comhraidh anchaintach ſalach.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o ſo?

*F.* Bu choir dhuinne ghuidheadh, gu 'n d' thugadh Dia dhuinne gras do ghna, chum ainmſa h a naomhachadh 'n ar 'n uile dheanadaſa, agus fos gu 'n d' thugadh ſe dhuinne fonn diadhaidh a mhoir ghloir fein anns na uile ni, chum gu bithadh an fonn ſin do ghna mar fhulang riaghlaichte ar criodhe ne; agus le ſo glorichidh ſe ſinn feadh na ſiorruidhachd.

## AN DARA H IARRTAS.

*C.* Creud i an dara h iarrtas?

*F.* Is i an dara h iarrtas—' Tigeadh do rioghachd.'

*C.* Ciod tha ſinn ag guidheadh o Dhia trid an iarrtas ſo;—' gu tigeadh do rioghachd?'

*F.* Ata ſinn ag guidheadh, gu 'm bithadh ar truaidhan agus ar 'n amhghara ne air an criochnachadh anns am bheatha ſo, agus gu 'm bithamid air ar deanamh 'n ar luchd-rùnphartuiche deth rioghachd aoibhnach neamhaidh am feaſd.

*C.* Co iadſan a 'ta 'g radh na iarrtas ſo go olc?

*F.* Iadſan a 'ta na traillan toileach do 'n pheaccadh agus do 'n Diabhal.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o ſo?

*F.* Ar gnothach airid dheanamh deth, rioghachd Dea ſhirreadh anns an cheud aite, trid ſolaradh a cheartaſa ann ar 'n anama fein; agus mar gheall e, cho bhibh ni air bhith uireaſbhuidh oirne; 's eigin do Dia bhith na riogh ann ar 'n anaman ann a ſo, ma bhithas am feaſd dochas againe teachd chum a rioghachd ſe ann deidh ſo.

## AN TREAS IARRTAS.

*C.* Creud i h an treas iarrtas?

*F.* Is i 'n treas iarrtas:—'deanar do thoil air an 'talamh, mar nithar air neamh.'

*C.* Ciod ata ſinn ag guidheadh le ſo?

*F.* Guidhamid, gu neartuichadh Dia ſinn trid a gras naomhſa chum aitheanta choimheadh, agus gu geillamid do thoil naomhſa anns gach uile nithe.

*C.* Ciod tha thu tuigſin leis na focail ſin—'air 'talamh mar nithar air neamh?'

*F.* Ata ſinn ag guidheadh trid na focail ſin, gu bithadh ſinn cheart go h ullamh agus toileach chum toil Dea dheanamh air an talamh, mar ata nan Naoimh agus na h Aingil bheannuichte 'g a dheanamh air neamh.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o ſo?

*F.* Is coir dhuinne h an treas iarrtas ſo deth urnuidh an Tigharna, h aithriſeadh le fuinn graidh Dhea, agus a thoil naomh ſa, agus tre comhaontuchadh iomlan anns gach uile ni r' a thoil naomhſa. Och! nach bithamid do ghna go ſona agus an t'iarrtas ſo 'g radh go brath ann fonn graidh Dhea.

## AN CEATHRO IARRTAS.

*C.* Creud i an ceathro h iarrtas?

*F.* 'Tabhair dhuinn' an diugh ar 'n aran laithail.'

*C.* Ciod tha ſinn ag guidheadh le ſo?

*F.* Tha ſinn ag guidheadh le ſo, gach uile lon agus teachd-antir araon airſon ar 'n anaman agus ar cuirp.

*C.* Creud e biadh no lon an anaim?

*F.* 'Se biadh no lon an anaim focal Dea, na Sacramaidean naomha, go airid Corp Chrioſd no 'n Euchariſd.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh gu 'n chuir Criofd roimh trid an iarrtas fo, aran beannuichte na h Eucharifd.

*F.* Air an doigh fo, ge gu bheil finn ag leabhadh an N. Lucais ' ar 'n aran laithail :' ach ann N. Matha tha finn ag leabhadh, ' ar 'n aran brioghach no fuf- ' buineach.'

*C.* Carfon ata 'n Eucharifd no Corp Chriofd air a gairmadh ar 'n aran laithail ?

*F.* Do bhri, gu bheil e go laithail air a thoirt fuas air a 'n Altair airfon ar peaccaidh ne, agus bu choir dhuinne go laithail a glacadh, anns an chuid as lughe h ann a miann agus fonn fpioradail.

*C.* Co tha 'g radh na h iarrtas fo go olc ?

*F.* Iadfan ata fuarchrabhach, agus neochuram-ach ann an am na urnuidh, agus ann teachd chum na Sacramaidean. Agus fos iadfan ata marfin ann am eifdachd na feirbhais dhiadhaidh no focail Dea, na deagh earala; agus mar an ceudhna iadfan ata cuir am maoin agus am beannachaidh aimfirail as leath an diochall agus an furdolachd fein, no as leath am freafdal curamach fein, agus cho 'n an as leath mor phailtas no tiodhlacadh airid Dhea.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o'n iarrtas fo ?

*F.* Bu choir dhuinn' ar'n aran laithail a ghuidheadh air leithaid do mhodh agus achd, agus gu bithadh aran na beathaidh againe do ghna ann fealla, agus faothair a dheanamh copbartuchadh bhith againe deth go laithail, anns an chuid a 's lughe tre com munn fpioradail.

## AN CUIGO IARRTAS.

*C.* Creud i an cuigo Iarrtas ?

*F.* ' Agus maith dhuinn' ar fiachan amhuil mar ' mhaithas finn d' ar luchd fiachaich.'

*C.* Ciod tha sinn ag sirreadh leis an iarrtas so?

*F.* Gu 'n d' thugadh Dia dhuinne maitheanas ann ar peaccaidh ne h a chuaidh seachadh, agus fos na piantan a 'ta dligheach dhoibh?

*C.* Carson ata na peaccaidh agus piantan am pheaccaidh air an gairmadh fiachan?

*F.* Do bhri, gu bheil iad 'g ar deanamh n' ar luchd fiachaich do cheartas Dhea; an ti o bheil sinn trid ar peaccaidh ne toirt an onoir a 'ta dligheach dha.

*C.* Carson ata e air a chuir ris, mar mhaithas sinn d' ar luch fiachaich ne?

*F.* Chialluchadh dhuinne, nach maith Dia dhuinn' ar peaccaidh ne fein, mar maith sinn fos d' ar brathaira fein—' Ach mar maith sibh an cionnta do ' dhaoine, ni mo mhaithas bhar 'n Athair dhuibhse ' bhar cionnta fein.' Matth. vi. 15.

*C.* Co iadsan a deir an t' iarrtas so go olc?

*F.* Iadsan a 'ta giulanadh fearmad, miorun agus fuathas ann aghai h am coimhearsnaich agus iadsan fos a bhithas sirreadh dioghaltas.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o'n iarrtas so?

*F.* Bu choir dhuinne h am agus fath gabhail o'n iarrtas so deth urnuidh ar Tigharna, na tri teagasga so ghnathachadh go laithail. Air tus; a chuir roimhne go laithail aithreachas criodhol dheanamh airson ar peaccaidhne. An dara aite; ar bronn agus ar brisadh criodhe athnuadhachadh airson ar peaccaidh ne ceannaireach antoileach chuaidh seachadh. Agus fadheoi; gradh agus trocair a cuir ann gniomh go laithail, agus bhith ag toirt maitheanas do gach aon neach a rinn eagcoir oirne no lochdaich 'n ar 'n aghai; agus le bhith deanamh so bheir Dia maitheanas dhuinne fein ann ar cionnta ne.

## AN SIAO IARRTAS.

*C.* Creud i an ſiao iarrtas?

*F.* 'Agus na leig ſinn ann buairead.'

*C.* Ciod tha ſinn ag guidheadh le ſo?

*F.* Nach ceaduichadh Dia dhuinn' a bhith air ar buaireadh oſcion ar neart agus ar treunas ne.

*C.* Am bheil Dia buaireadh aon neach air bith chum peaccadh?

*F.* Cho 'n bheil e,—'Na abradh neach ſa bith 'an uair a bhuairar e, ata mi air mo bhuaireadh le 'Dia, oir cho 'n bheil e na bhuairadair uilc, ni mo 'bhuairas e neach ſa bith.' N. Sheum. i. 13.

*C.* Ciod an coduchadh eile tha agad air ſin?

*F.* 'Cho Dia thu leis am miann an t' olc (no 'peaccadh) Salm. v. 4.—Agus aris, 'Creud a deir 'ſinn ma ſeadh, am bheil am peaccadh maille re 'Dia? nar leigeadh Dia.' Rom. ix. 14.

*C.* Co leis uime ſin ata ſinn air ar buaireadh?

*F.* Leis an Diabhal agus ar 'n ainmhianna fein, —'Ach tha gach duine air a bhuaireadh an uair a 'thairngar agus a bhreugar e le ainmhianna fein.' N. Sheum. i. 14.

*C.* Am feud duine bhith beo anns an t' ſaoghal ſo, ſaor o gach uile gne buaireaid?

*F.* Ag labhairt go moralta no go modhamhuil cho 'n feud duine ſa bith,—'Oir is cath bith 'bhuan beatha iomlan an duine air an talamh.' Iob. vii. 1.

*C.* Cia uime ma ſeadh ata ſinn ag guidheadh gu 'n faorar ſinn o bhuairead?

*F.* Chum nach d' thugadh iad buaidh oirne agus nach ſaruichar ſinne leoſan air chor ſa bhith.

*C.* Am bheil buairead na pheaccadh deth fein na h o nadur fein?

*F.* Cho 'n bheil e, gan aontuchadh air ar taobhſe; ſeadh is mor am fath toilteanais e, ma dhiultas ſinn e go criodhol, mar bu choir dhuinne dheanamh.

*C.* Cionnas tha thu coduchadh ſin?

*F.* O'n ſgrioptuir naomh, air tus—' Bithadh thuſa ' ſirineach gu bas, agus bheir miſe dhuit crun na ' beatha.—An ti a bheir buaidh cho chiurar leis an dara ' bas e.' Taiſbeun. ii. 10, 11. An dara aite; do bhri, gu 'm b' aill le Crioſd fein, neach nach do pheaccaich riamh a bhith air a bhuaireadh,—' Agus ' ann ſin do threoruichadh Ioſa leis an Spiorad ' do 'n fhaſach, chum gu bithadh e air a bhuaireadh ' leis an Diabhal: agus thanic am buairadair d' a ' ionnſuidh; agus dubhairt ſe ris, &c.' Matth. iv. 1, 3. Agus air an reaſun ſin ni peaccadh e do neach ſa bith bhith air a bhuaireadh.

*C.* Am bheil ſinn am feaſd air ar ſaruchadh, ach trid ar coire fein.

*F.* Ni bheil ſinn am feaſd air ar ſaruchadh le buairead ach trid ar coire fein, a reir an fhreagair ſin a bha air thoirt do N. Pol fo bhuairead ag ſirreadh dha bhith air a ſhaoradh uaidhe,—' Ata mo ' ghras ſa foghaintach dhuit.'

*C.* Ciod an coduchadh eile tha agad?

*F.* ' Cuiribh ann aghai an Diabhal, agus teichidh ' ſe uaibhſe.' N. Sheum. iv. 4. O ſo tha e ſoilleir ma thuitas ſinn ann peaccadh, gur an trid ar coire fein ata ſinn ag tuitamh annta, agus ni ann tre dioth grais Dea.

*C* Co iadſan ata 'g radh an iarrtas ſo go olc agus gan tairbh' air bith?

*F.* Iadſan ata ſirreadh air deidh fath agus mathair abhair am peaccaidh, agus ata go antoileach 'g an cuir fein ann ſlighe agus cunntart am pheaccaidh.

*C.* Creud iad na leigheasan is fearr ann aghai buair-eaid ?

*F.* Dhol ionnsuidh Dhia trid urnuidh iorifeal agus chum a Naoimhse, agus dh' an ionnsuidh san go airid a bha air am buaireadh anns an t' seorsa cheudhna : chuir ann aghai h' am pheaccadh go treunach calamach agus duinal, agus nan nithe deirionach a chuimhnachadh go tric, mar ata Bas, Breatheanas, Ifroinn agus Flaitheanas.

*C.* Creud is coir dhuinne codhunadh uaidhe so?

*C.* Na riaghailtan sin coimheadh thaobh buair-ead : miomhuingin iorifeal do ghna cheangaladh annine fein, maille re earbsa iorifeal agus muingin ann a Dia; agus dluchadh tean re Dia 'nar 'n uile comhraca agus cathachd, trid urnuidh iorifeal teth agus durachdach, agus thig finn deth, no as maille re buaidh.

## AN SEACHDO IARRTAS.

*C.* Creud i an feachdo iarrtas ?

*F.* ' Ach saor finn o h olc.'

*C.* Ciod ata finn ag guidheadh leis ad iarrtas so ?

*F.* Guidhamid, gu 'n saoradh Dia finn o ar 'n uile uilc araon spioradail agus aimsirail, agus go airid o h uilc am pheaccaidh, a chuaidh seachadh, ata lathair, no re teachd.

*C.* Co is udhar da 'h uile uilc am pheaccaidh ?

*F.* Tha an Diabhal,—' Oir ni bheil peaccadh air ' bith ann Dia. Agus ata fios agaibh gu 'n dfhoill-' sicheadh eisan chum ar peaccaidhne thoirt air falbh ' agus ni bheil peaccadh sa bith annsan.' 1 Eoin iii. 5.

*C.* Creud an dearbhadh eile tha agad air so ?

*F.* ' Gur fuathach le Dia an duine malluichte ' agus fos eagcoirsa.' Gliocas. xiv. 9.

*C.* Co iadſan a deir an t' iarrtas ſo go olc ?

*F.* Iadſan uile 'ta cuir nan uilc ſin ann gniomh ann lathair Dhea agus ag meaduchadh am peaccaidh ſe go laithail, gan aithreachas, agus cnaoidh choguis air an ſon.

*C.* Ciod bu choir dhuinne codhunadh o ſo ?

*F.* Bu choir dhuinn' urnuidh ioriſeal theth agus dhurachdach ghlacadh chugaine, mar na meadhona agus innealan is ro arde chum bhith air ar ſaoradh o gach uilc araon thaobh corp agus anam, agus o phian am pheaccaidh a chuaidh ſeachadh tha lathair no re teachd : agus mar ata na h uilc ſin do ghna 'g ar bagaradh, amhuil ſin bithadh ar 'n urnuidh ſe, ann a cuid thomhais buanſheaſmhach agus mairtheanach.

## C A I B. VI.

### *Am Beannachadh Mhuire no Failte an Aingil d'iſe air a minuchadh.*

*C.* CREUD i am Beannachadh Mhuire no Failte an Aingil d' iſe ?

*F.* 'Si ſin Beannachadh urramach agus onorach na h Oigh Mhuire, agus urnuidh d' iſe.

*C.* Cionnas dhearbhas tu, gu bheil e laghail urram agus onoir thoirt d' iſe ?

*F.* O 'n ſgrioptuir, far an d' rinn i faidhoirachd tre teagaſg an Spioraid Naoimh mu tiomchioll fein, ag radh,—' Oir feuch o ſo ſuas gairmidh gach linn ' miſe beannuichte.' Luc. i. 48.

*C.* Ciod tha thu tuigſin leis an urnuidh ſo ?

*F.* Tuigam, gur urnuidh i air deaſachadh no air a deanamh o bhriathran an Aingil, Eliſabeath, agus na Eaglais ; urnuidh ata ro chiatach agus taitnach do

'n Oigh Mhuire: agus is nos go cumanta 'g radh ann deidh urnuidh an Tigharna.

*C.* Carſon ata i air a gairmadh Failte an Aingil?

*F.* Do bhri, gu 'm b' e t' Aingeal Gabriel a rinn a cheud cuid no earrunn d' i, air dha cogairdeachas a dheanamh leis an Oigh Mhuire, agus failte a chuir uirre; an uair thanic e le teachdairachd d' a ionnſuidhſa o Dhia, ag innſeadh d' iſe, gu glacadh an dara Pearſa do 'n Trionaidh naoimh feoil 'n a bronnſa.

*C.* Abair Failte an Aingil no beannachadh Mhuire, no 'n Ave Maria?

*F.* ' Failte dhuit Mhuire a 'ta lan do ghras, tha ' Tigharna maille riut; is beannuichte thu am ' meaſg nam mnaan: agus is beannuichte toradh do ' bhronn Ioſa: naomh Mhuire Mhathair Dhea guidhe ' air ar ſonſa peaccaich, anois, agus aig uair ar bais. ' Amen.'

*C.* Cia lion earrunn no pairt ata aige an Fhailte Mhuire?

*F.* Tha tri pairta no earrunnan aice.

*C.* Creud i an ceud earrunn dhi?

*F.* Failte dhuit Mhuire, tha thu lan do ghras, tha an Tigharna maille riut.

*C.* Co rinn an earrunn ſo?

*F.* An Spiorad Naomh ge gu 'n do liobhradh i leis an Aingeal Ghabriel,—' Agus anns an 't ſeachdo mios do chuireadh an 't Aingeal Gabriel o ' Dhia, dh ionnſuidh Oigh a bha fa cheangal poſaidh aige fear d' am b' ainm Ioſeph do thigh ' Daibhidh: agus b' e ainm na Oigh, Muire. Agus ' air dol aſteach do 'n Aingeal d' a ionnſuidh ſa a ' dubhairt ſe: Failte dhuit, o thuſa tha lan do ghras, ' ata an Tigharna maille riut; is beannuichte thu ' am meaſg nan mnaan.' N. Luc. i. 28, 29.

*C.* Creud is ciall do 'n fhocal ſin, Failte?

*F.* Is ciall dha, dean gairdeachas, no bith aoibhnach o Mhathair Dhea.

*C.* Carſon ata ſinn ag ſirreadh air an Oigh bheannuichte leis an urnuidh ſo, gairdeachas a dheanamh?

*F.* Do bhri, gu 'm bheil ſinn 'g athnuadhachadh bronngabhail no ginneadh a Mic bheannuichte ſa: ni 's abhar aoibhneais neochriochnach dh' iſe, agus do chuirt iomlan na flaitheanais uile.

*C.* Creud is ciall do 'n fhocal ſin, Muire?

*F.* Is ciall dha reult na fairge no reult na mara.

*C.* Carſon ata i gu ſoruighte air a gairmadh reult na fairge no na mara?

*F.* Do bhri, gu bheil iſe ag foillſuichadh dhuinne trid a ſubhailcin eiſamlairach ſa ann a fairge neo truaidhan agus amhghara na beatha ſo, mar reult ro ghlormhor.

*C.* Ciod tha thu cialluchadh leis na focail ſin; lan do ghras?

*F.* Cialluicham, gu 'n robh aige an Oigh bheannuichte tiodhlacadh agus iomlanachd airid grais chum ginneadh a Mic ſa.

*C.* Ciod is ciall do ſin, ata an Tigharna maille riut?

*F.* Is ciall dha ſin an Trionaid Naomh go iomlan maille ria; aig an am ſin air doigh airid iongantach.

*C.* Cionnas a dh innſas thu ſin?

*F.* Air an doigh ſo: do bhri, gu 'n robh an t' Athair maille ria, mar maille re bhean nua phoſda fein; bha 'm Mac maille ria, mar maille re Mhathair fein; agus bha 'n Spiorad Naomh maille ria, mar maille re theampul no bhothan ro raoghnaichte fein.

*C.* Am bheil iad anois fos maille ria?

*F.* Tha iad ann a gloir, agus bithidh iad mar ſin re na ſiorruidhachd maille ria.

## AN DARA EARRUNN DO 'N FHAILTE MHUIRE.

*C.* Creud i an dara cuibhroinn do 'n Failte Mhuire?

*F.* ' Is beannuichte thu am meafg nam mnaan; is ' beannuichte toradh do bhronn Iofa.'

*C.* Co rinn an earrunn fo?

*F.* Bha na briathran fin,—' is beannuichte thu am ' meafg nan mnaan,' air an liobhradh leis an Aingeal, agus ann deidh fin, bha iad air an labhairt le Elifabeath maille ris a chuid eile, air bhith dh i lan leis an Spiorad Naomh,—' Agus ghlaodh i mach ' le guth ard, agus a dubhairt fi; 's beannuichte thu ' am meafg nam mnaan; agus is beannuichte toradh ' do bhronn Iofa.' N. Luc. i. 42.

*C.* Ciod tha thu tuigfin le fin,—' is beannuichte ' thu am meafg nam mnaan?'

*F.* Tuigam gu 'n robh ife amhain air a raoghnachadh amach am meafg mhnaan chum a bhith na Mathair do Dhia: agus air an abhar fin, bu choir d' ife bhith air a beannachadh, agus air a moladh leis nam mnaan uile.

*C.* Ciod is ciall do fin,—' is beannuichte toradh ' do bhronn Iofa?'

*F.* Tha fin ag cialluchadh, gur e Iofa Criofd a Mac nadurra firineach fa, agus gur eifan udhar ar 'n uile bheannachaidh ne, agus fos gur i an Oigh a fhior Mhathair fe, agus gur furafda dh ife gach fochair agus beannachaidh fhaotin uaidhfe dhuinne trid a h urnuidh fa. Oir cho 'n bheil a h urnuidh an diugh (agus ife ann gloir lamh ri Mac fa), na 's lughe cumhachd, na bha i air an talamh fo bhos: ach dh eifd Iofa a Mac fa ria h iarrtas fa air an talamh fo; nach moa na fin dh eifdas eifan anois ri a h urnuidh

ſa as ar leath ſe, nois an uair ata i ann gloir maille riſan.

*C.* Carſon ata na Caitholaich nan luchd onoir go mor do h ainm Ioſa ?

*F.* Do bhri, gur ainm ſin oſcionn gach uile h ainm, mar chuala thu anns an chreidh, agus mar dh earalas N. Pol oirne,—' Agus ge b' e ni air bith a ni ' ſibh ann focal no ann gniomh, deanibh na h uile ' nithe ann ainm a' Tigharna Ioſa, ag toirt buidh- ' eachas do Dhia an t' Athair trid ſin.' Col. iii. 17.

## AN TREAS EARRUNN DO 'N FHAILTE MHUIRE.

*C.* Creud i an treas pairt do 'n Fhailte Mhuire?

*F.* ' Naomh Mhuire Mhathair Dhea, guidh' air ar ' ſonne peaccaich, nois, agus aig uair ar bais. Amen.'

*C.* Co rinn ann earrunn ſo do 'n Fhailte Mhuire?

*F.* Rinn ann Eaglais Naomh Chaitholach, ann a Comhairle Ephefuis, ann blianadh ar Tigharna 431. Agus am Papa Celeſtin ag foirſhuidheadh anns a Comhairle, ann aghai Neſtorius an 't Eireacach, an ti dh aitha ar Baintigharna bheannuichte a bhith na Mathair Dhea, agus dh'am b' aill iſe bhith air a gairmadh amhain Mathair Chrioſd. Faic Baronius, tom. 5. blianadh 431.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh, gur i an Oigh bheannuichte Mathair Dhea ?

*F.* O 'n ſgrioptuir naomh, agus Eaglais an Dhea uilechumhachdach, ſteigh agus grunnt gach ſirinn, air nach toir geatean Ifroinn buaidh am feaſd,—' A- ' gus cionnas dh eirich ſo dhamh ſa gu 'n d' thig- ' eadh Mathair mo Thigharna dha 'n ionnſuidh.' Luc. i. 43. Nois cho da Tigharna a Mac ſa, ach aon Tigharna, agus cho da Chrioſd e, ach aon Chrioſd.

Oir ni bheil ann ach aon Tigharna, deirse N. Pol; ach is i 'n Oigh Mhuire Mathair an aon Tigharna so, agus air an abhar sin, 'si 'n Oigh Mhuire Mathair Dhea, agus ar Tigharna ne.

*C.* Ach nach bheil cuid do Phrotestanaich ag radh agus ag cuir rompa, nach feud agus nach bheil e comasach dhi bhith na Mathair do Dhia, do bhri nach do ghinn i h a Dhiadhachd sa?

*F.* Chuala mi go minic cuid dhiubh ag radh sin, araon deth an luchd teagaisg agus o mhoran deth na chumanta. Ach co acca tha iad ag radh so tre miorun do 'n Oigh bheannuichte, no trid aineolas, ni fios dhamh; ach tha fios agam gu 'm bheil iad ag aitheadh agus diulteadh tuille go mor na dheonichas iad le 'n toil, m' as daoine na Criosduidhean iad.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh sin?

*F.* Air an doigh so, air tus; ni bheil e comasach do 'n Oigh Mhuire (deir siad) bhith na Mathair Dhea, mar ginnadh ise a Dhiadhachd sa, 'se so an ni bha dodheanta dhi, agus le sin cho 'n i Muire Mathair Dhea: o 'n reasun so tha e leantin nach feud agus nach urradh bean air bith, bhith na Mathair do dhuine, do bhri, nach do ghinn bean air bith riamh anam an duine, agus cho duine neach air bith gan anam. 'Se so an ni thuairt mi, nach deonichadh iad go toileach ma 's daoine iad. Nois ma 's ro leoir do bhean air bith, chum ise bhith na Mathair do dhuine go firineach, gu 'n ghinn i eisan aige an robh anam agus corp; tha mi 'g radh, ma's leoir so, air an doigh cheudhna, is leoir do 'n Oigh bheannuichte, chum ise dheanamh agus a bhith na Mathair do Dhia, gu 'n ghinn agus gu 'n do rugh i eisan a bha na Dhia agus na dhuine ann aon Phearsa eiderdhealaichte: agus air an abhar sin, is i 'n Oigh Mhuire Mathair Dhea go firineach.

An dara aite; ma their iad nach i 'n Oigh Mhuire Mathair Dhea, ach amhain Mathair an duine; ann ſin is eigin dhoibh an dara cuid aidmhaladh nach Dia Crioſd, no da Phearſa gabhail aſteach ann Crioſd. Ma their iad, mar tha duil agam, gur Dia Crioſd, tha e leoir ſhoilleir, gur i'n Oigh Mhuire Mathair Dhea; ach ma their iad gu bheil da Phearſa ann a Crioſd, tha e leantin air tus as ſo, nach do bhaſaich Dia riamh air ar ſonne, do bhri, gu bheil dearbh fhios againe gur 'eiſan amhain a bhaſaich air ar ſonne a rugh o 'n Oigh Mhuire. An dara aite; iadſan ata 'g radh nach i 'n Oigh Mhuire Mathair Dhea, tha iad tuitamh ann a ſean Eireacachd nan Neſtorianach, a bha air an damnadh leis an Eaglais ann bliadhadh ar Tigharna 431, agus fos leis a chuid is mooa deth na Proteſtanaich fein.

*C.* Ciod is ciall do ſin,—'guidh' air ar ſonne peaccaich, nois?'

*F.* Tha ſin ag ciallucliadh, gu bheil feim againe air cabhair agus cuideachd diadhaidh do ghna.

*C.* Ciod is ciall do ſin,—'agus aig uair ar bais. 'Amen?'

*F.* Tha ſin ag ciallucliadh, gu 'm bith feim againe go airid ann ſin air cuideachd a h urnuidh ſa, chum trocair fhaotin o Ioſa Crioſd a Mac ſa. Tha focal 'Amen,' ag ciallucliadh bithadh e deante, no bithadh e mar ſin.

## C A I B. VII.

### *An gradh air a mhinuchadh.*

*C.* CREUD is gradh ann?

*F.* Is tiodhlacadh o Dhia an gradh na ſubhailce oſcionn naduir, air a dhortadh aſtigh le Dia anns an anam, trid am bheil gradh againe do Dhia

ofcionn na h uile nithe, agus d' ar coimhearfnach, mar dhuinne fein.

*C.* Carfon ata an gradh air a ghairmadh fubhailce no buaidh ofcionn naduir?

*F.* Do bhri, nach bheil e ann a comas an naduir a fhaighbail no h a fholaradh, ach tha air a thoirt dhuinne tre gras agus tiodhlacadh airid Dea.

*C.* Am bheil an gradh air a mheafeadh dhuinne, mar 's aill leis na Proteftanaich gu 'm bithadh e, no cailidheach no buaidh nadurra do riread e anns an anam?

*F.* Tha e go firineach nadurra anns an anam, amhuil mar ata gliocas nadurra anns an anam a 'ta glioc, agus gradh anns an anam a 'ta gradhach.

*C.* Cionnas tha thu côduchadh fin?

*F.* O 'n fgrioptuir,—' Do bhri, gu bheil gradh ' Dhea air a dhortadh amach ann ar criodheachan ' trid an Spiorad Naomh a thugadh dhuinne.' Rom. v. 5.—' Na lathairfe (eadhon Dea) bha fireantachd ' air a faotin annamfa.' Dan. vi. 22. Agus aris, o 'n aite fam bheil N. Pol ag guidheadh airfon a bhraithre fa,—' Gu 'n gabhadh Criofd comhnuidh ' 'n an criodheacha fa tre creideamh, air am freamh- ' achadh, agus air am bonn-fhuidheadh ann gradh.' Ephef. iii. 17.

*C.* Creud e fin, Dia ghradhachadh ofcionn gach uile nithe?

*F.* Tha bhith lan toilaichte a chailleadh gach uile ni, na 's fearre na gras agus gradh Dhea chailleadh tre peaccadh air bith bafmhor.

*C.* Co aige am bheil an gradh fo?

*F.* Acafan ata coimheadh aitheanta fa, do reir fin,—' Oir is e fo gradh Dhea gu coimheadh finn ' a h aitheanta fan, agus ni bheil aitheanta fa trom ' (no dodheanta.)' 1 Eoin v. 3.

*C.* Nach bheil gradh uime ſin aige ſan ata briſeadh nan aitheanta ?

*F.* Cho 'n bheil gradh Dhea go firineach aige, do reir ſin,—' Oir an ti a deir, is aithne dhanmh Dia, a-
' gus nach bheil coimheadh aitheanta ſan, is breugoir
' e, agus ni bheil ſirinn annſan. Ach co ſa bith
' coimheadas aitheanta ſa, (no a fhocal) annſan
' go deimhin ata gradh Dhea air a dheanamh foirfe.'
1 Eoin ii. 5.

*C.* Creud e ſin, ar coimhearſnach a ghradhachadh mar ſinn fein ?

*F.* Gach maith agus ſonas ſhirreadh dhaſan, amhuil mar ſhirras agus mhiannichas ſinn dhuinne fein, agus gan eagcoir air bith a dheanamh airſan.

*C.* Co e ar coimhearſnach ſa ?

*F.* Gach uile duine, bean agus leanabh, agus go airid na Caitholaich.

*C.* Carſon ſin ?

*F.* Do bhri, gur iad uile iomhaighan Dhea, agus gu bheil iad uile air an ſaoradh le fuil an Tigharna Ioſa Crioſd.

*C.* Carſon go airid na Caitholaich?

*F.* Do bhri, gur buil iad uile chuirp diamhirach Chrioſd.

*C.* Caite as o bheil e 'g eireadh naſgadh no ceangal ar coimhearſnach a ghradhachadh ?

*F.* O h ordugh Dhea an ti dh aithne ſin dhuinne. —' Ach ma their neach ſa bith tha gradh agam do
' Dhia, agus fuathas aige dh' a bhrathair, is breug-
' oir e.' 1 Eoin iv. 20.

*C.* Am bheil ſinn fos naſgte no ceangailte ar naimhdean ne a ghradhachadh ?

*F.* Tha ſinn go deimhin naſgte chum ſin, do reir ſin,—' Ach deiramſe ribh, bithadh gradh agaibh
' do bhar naimhdean ; beannichibh an droing a

'mhallnichas ſibh, deanibh maith do na daoine
'air am beag ſibh; agus deanibh urnuidh airſon na
'muintir ſin ata buintin ribh go naimhdail, agus
'ata 'g ar geurleaneamhuin.' Matth. v. 44.

*C.* Creud an gne graidh 's eigin dhuinne a thaiſbeunadh d' ar naimhdean ne?

*F.* Tha ſinn ceangailte giulan ſiobhalta bhith againe d' an taobh ſa; ghuidheadh air an ſon ſa go coitchionta, agus a bhith ann deaſachadh inntinn, gach oifiga ſhiobhalta ghraidhol a dheanamh air an ſon ſan, an uair bhithas am feim moralta 'g iarreadh ſin dhinn.

*C.* Creud an gniomh graidh is airde ata ann?

*F.* Ar beatha no ar 'n anam thoirt airſon onoir Dhea, no ſlainte ar coimhearſnaich.

*C.* Carſon 'ſe an gradh am buaidh is fearr' agus is ro h oirdheireach am meaſg nan ſubhailcin?

*F.* Do bhri, gur e an gradh beatha agus anam chach uile—'Oir tha creideamh marbh as eugmhais 'oibrigh.' N. Sheum. ii. 26.

*C.* Creud an ſdaid beathaidh anns am bu choir iomlanachd graidh bhith anns an cheim is airde?

*F.* Anns an ſdaid ſin ata deth naduir fein agus do reir an orduigh cheart, ag ceangaladh chum an ghradh is airde agus is moa; agus dhiubh ſin tha ſdaid, cho 'n e 'mhain nan Eaſbuigean, ach fos nan Sagartan aige am bheil curam anama 'n an lamhan.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh ſin?

*F.* O 'n ſgrioptuir—'Gradh is moa na ſo cho 'n 'bheil aige neach air bith, gu 'n leigeadh duine 'anam ſios airſon a chairdean ſa.' 'Se ſo ceangal no naſgadh ceart gach Sagairt, do reir ſin.—'Bheir 'am buachaille maith anam airſon nan caoraich.' 1 Eoin xv. 13. Caib. x. 11.

*C.* Cionnas dhearbhas tu feimalachd no eigin a ghraidh?

*F.* O 'n sgrioptuir: — 'An ti ata fantin ann 'gradh, ata e 'n a chomhnuidh ann Dia, agus Dia 'annsan.'—Aris, 'An ti nach gradhich, tha e 'fantin ann am bas.' 1 Eoin iv. 16. Caib. iii. 14.

*C.* Creud iad toraidh no tairbh' a ghraidh?

*F.* 'Se so a thoradh sa maithidh sin gach peaccaidh—'Folichidh gradh moran peaccaidh.—Tha 'fios againe gu 'n deachaidh sinn thareis o bhas gu 'beatha; do bhri gu bheil gradh againe do na brai'thre.' Sheum. v. 20. 1 Eoin iv. 14.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o so?

*F.* Is coir dhuinne chuir roimhne o so suas mor gnothachd ar beathai go iomlan dheanamh deth, chum an teagasg mhor so do ghradh Dhea fhoghlumadh o Dhia fein, an ti 's urradh ar teagasgadh ann: agus mar nach bheil aon ann, ach Dia fein a dfheudas go iomlan, an t'ard eolas agus am foghlum diadhaidh so a theagasgadh dhuinne: guidhamid e do ghna, gu 'n treoruichadh e fein sinn chum a sgoil fein, a 'ta e cumail 'n ar taobh stigh: agus fos guidhamid gu 'n d' thugadh e gras dhuinne chum ar coimhearsnach ghradhachadh mar sinn fein.

## C A I B. VIII.

*Air na h Aitheantan ann coitchionta.*

*C.* CREUD is crioch airid do na h Aitheanta?

*F.* 'Se 's crioch airid dhoibh, a theagasgadh dhuinne toil agus aill an Dea shiorruidh, no gradh Dhea agus ar coimhearsnaich.—'Oir an ti ghradh'ichas a choimhearsnach choilionidh se an lagh.' Rom. xiii. 8.

*C.* Carſon ata na h Aitheanta (ſaor o ſhuidhachadh na Saboid) air an gairmadh Aitheanta laigh an naduir?

*F.* Do bhri, gu 'n do ſgriobh Dia iad air tus ann a criodhe an duine aig a chruthachadh ſa, air dhoibh bhith briathran an reaſuin nadurra fein.

*C.* C'uine dh athnuadhaich ſe iad aris ann ſan lagh ſgriobhta?

*F.* An tra thug ſe iad do Mhaois air ſliabh Sinaidh ann tairnenach agus teine athair no dealanach, air an ſgriobhadh air da chlar chloiche. Exod. xx.

*C.* Carſon ann tairnenach agus dealanach?

*F.* Chum ar gluaſadh ne 'g an coimheadh ſa go ro churamach.

*C.* Am bheil gach duine a 'ta air teachd chum reaſun, ceangailte chum aithne agus eolas a bhith aige air na h Aitheanta?

*F.* Tha gach neach air teachd gu reaſun ceangailte agus naſgte briogh agus ſuim nan Aitheanta bhith aige; do bhri, gur iad riaghailt ar 'n uile bheatha, obair agus gniomh.

*C.* Cionnas tha thu coduchadh gur deich Aitheantan amhain 'ta ann?

*F.* O 'n ſgrioptuir naomh—' Agus dfhoillſuich ſe ' dhoibh an cumhnannt, a dh aithne ſe dhoibh re ' choilionadh, eadhon na deich focail a ſgriobh ſe ' ann da chlar chloiche.' Deut. iv. 13.

*C.* Creud an gne peaccaidh leis am bheil na h Aitheantan air am briſeadh?

*F.* Tre peaccaidh baſmhor amhain. Oir ni bheil peaccaidh ſologhte no ionmhaithte ann aghai crioch nan Aitheantan, an ni 'ſe gradh, agus uime ſin, (ag labhairt go ceart) cho 'n an 'n an aghai tha iad do rireadh, ach laimh riu no air leath taobh nan Atheanta. 'Se ſin re radh, nach bheil peaccaidh beag ag toirt air falbh gras, no deagh-ghean Dhea o'n anam, ge gu bheil iad ag laghachadh gradh Dhea annine,

*C.* Cionnas tha thu foillſuchadh ſin ?

*F.* Gabhamid mar eiſamlair air ſo focal diamhaoin, breug ann ſugradh, nach bheil ag ciuradh aon neach ; gaoid deilg, pinnaidh no ubhail agus leithaidin ſin deth pheaccaidh beag: tha mi 'g radh nach bheil aige leithaidh ſo do chionnta na's leoir deth chudthrom chum an dearbh gradh a bhriſeadh eidar duine agus duine, agus moran na's lughe na ſin a bhriſeadh eidar Dia agus an duine.

*C.* Am bheil e comaſach dhuinne na h Aitheantan uile choimhéadh ?

*F.* Cho 'n e 'mhain gu bheil iad comaſach dhuinne r' an coimheadh, ach fos feimail agus furaſda r' an coimheadh, tre comhnadh agus cuideachadh grais Dhea.

*C.* Cionnas dfhoillſuichas tu ſin ?

*F.* Do bhri, nach antigharna air bith Dia, chum nithe dodheanta dh orduchadh dhuinne fo phian damnaidh ſiorruidh ; agus uime ſin gach ni dh orduich Dia dhuinne, mar chumhnannt feimail, chum ſlainte ar 'n anama ſholaradh, tha ſin comaſach dhuinne dheanamh agus a coilionadh, trid a cuideachadh fein. Ach tha e lan ſhoilleir, gu 'n do dh orduich Dia dhuinne, mar chumhnannt feimail, chum ar 'n anama ſhabhaladh, gu coimheadamid na h Aitheanta fo phian damnaidh ſiorruidh. Agus air an abhar ſin, tha e leoir ſhoilleir, gu bheil e comaſach dhuinne na h Aitheantan a choimheadh, tre comhnadh agus cuideachadh Dhea, an ti nach d'orduich riamh do Chlann aon ni dodheanta dheanamh.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh ſin ?

*F.* O'n ſgrioptuir, air tus, far am bheil Dia go tric ag ſparradh oirn' an coimheadh, agus fos ag bagaradh an droing ſin a bhriſas iad leis a phian is moa agus is truime, ni nach deanadh e, na bithadh iad dodheanta dhuinne.

An dara aite,—' Ge b' e nach bhrisas aon aithne ' do na h Aitheanta so, a's lugha, agus theagaisgas ' daoine mar sin, gairmar an duine a's lugha deth ' ann rioghachd neimh : ach ge b' e neach a ni agus ' theagaisgas iad gairmar duine mor deth ann riogh- ' achd neimh.'—Aris, ' Ma 's toigh leibhse mise ' coimheadibh m' Aitheanta sa.' N. Matth. v. 10. Eoin xiv. 15.

An treas aite,—' Gabhibh mo chuing oribh agus ' foghlumibh uam : oir ata mo chuing se os-iomchar, ' agus ata m' uallach eatrom.' O so tha thu faicin, gu bheil Aitheanta Dhea araon eatrom agus furasda r' an giulanadh.—Aris, ' Se so gradh Dhea, ' gu coimheadamid Aitheanta sa, agus ni bheil ' Aitheanta sa trom. (no dodheanta).' N. Matth. xi. 29, 30. 1 N. Eoin v. 3.

*C.* Na gheall Dia riamh daoine neartuchadh chum na h Aitheanta choimheadh ?

*F.* Gheall se, agus fos thoirt orrasan an coimheadh agus an deanamh.

*C.* Cionnas choduichas tu sin ?

*F.* Air an doigh so ; ma 's e gu 'n gheall Dia daoine neartuchadh chum Aitheanta sa choimheadh, agus gu 'n do choimheadh do riread cuid deth dhaoine iad, an sin, no le sin, tha e comasach na h Aitheanta choimheadh. Ach ata e soilleir, gu 'n gheall Dia daoine neartuchadh chum iadsan a choimh- eadh, agus gu 'n do choimheadh cuid deth dhaoine do riread iad. Uime sin, tha e leoir shoilleir, gu bheil e 'n ar comas tre cuideachadh airid Dhea na h Aitheantan a choimheadh.

*C.* An dearbh thu sin o'n sgrioptuir ?

*F.* Dearbhidh mi go deimhin,—' Cuiridh mise ' mo Spiorad astigh annibh, agus bheir mise h ' oribh siubhaladh agus gluasadh ann mo reach-

'dan agus m' Aitheantan uile: agus bheir mi oribh 'm' Aitheantan a choimheadh agus an deanamh. 'Bithidh iadſan na pobal dhamhſe agus bithidh 'miſe 'n am Dhia acaſan, agus bithidh aon 'bhuachaille acaſan uile: ſiubhalidh iadſan ann mo 'bhreitheanaſan uile, agus coimheadidh iadſan 'mo reachdan, agus ni iad m' Aitheanta.' Eſech. xxxvi. 27. Caib. xxxvii. 24.

*C.* Cionnas tha thu deanamh amach gu 'n choimheadh aon neach riamh na h Aitheanta?

*F.* O'n t' ſoiſgeul,—'Agus bha iad (Sacharias 'agus Eliſabeath) faraon ionnruic agus ſirineach am 'fiadhnuis Dea, ag imeachd ann a h uile Aitheantan 'agus orduichean an Tigharna go neolochdach.' Luc. i. 6.

*C.* Cionnas tha thu deanamh amach gu bheil coimheadh nan Aitheanta feimail chum ſlainte agus ſabhaladh an anaim?

*F.* O ſo, air tus,—'Ach ma 's aill leat dhol aſteach 'chum na beatha, coimhid na h Aitheanta.' O ſo tha e ſoilleir, nach feud agus nach urradh aon neach dhol go brath aſteach chum na beatha ſhiorruidh, mar coimhid ſe na h Aitheanta, deirſe Crioſd fein, an ti nach feud breug innſeadh no dheanamh. N. Matth. xix. 16.

An dara aite; o'n aite anns am bheil ar Tigharna 'g radh ris an fhear laigh, an uair dſheoruich ſe deth, creud bu choir dhaſan dheanamh, chum gu ſealbhichadh ſe am bheatha mhairtheanach: agus air dha ſuim nan Aitheanta radh, thuairt Crioſd ris, 'Dean ſo agus bithidh tu beo.' Luc. xix.

An treas aite,—'Oir cho 'n iad luchd eiſdachd an 'laigh a 'ta nam ſirinaich am fiadhnuis Dea: ach 'bithidh luchd deanaimh an laigh air am ſirinach-'adh.' Rom. ii. 13.

Uime ſin, is diabhlaidh an ni radh, gu 'm bheil na h Aitheanta dodheanta no do chomaſach dhuinne r' an coimheadh ſa; antra tha Dia 'g innſeadh dhuinne, gu bheil iad comaſach dhuinne h an coimheadh trid a ghras fein, agus gu bheil ſe gealltin an gras ſin thoirt dhuinne, ma ſhirras ſinn e o ar criodhe ne, antra tha ſe 'g ar bagaradh le damnadh ſiorruidh mar coimheadh ſinn iad; agus eiſan fos ag innſeadh dhuinne, nach bheil trocair re fhaotin ach tre coimheadh nan Aitheanta. Am bith neach air bith go dall, ann deidh ſo, agus gu 'n abair e, gu bheil iad dodheanta no anachomaſach r'an coimheadh? Antra tha Dia 'g radh gu bheil iad ſo-dheanta, tre cuideachadh a ghrais dhiadhai fein: no bith e go dan, agus a bhreug thoirt do Dhia? nar leigheadh Dia.

## DETH NA H AITHEANTA GO COITCHIONTA.

*C.* Abair na h Aitheanta mar tha iad anns an Bhibal naomh?

*F.* Rann 1. ' Agus do labhair Dia na briathran ſo ' uil' ag radh.'

2. ' Is miſe an Tigharna do Dhia, neach threoruich thuſa mach as talamh na Eghipte agus tigh na ' daoirſe.'

3. ' Na bithidh Dee choimhaich eile agad am ' fhiadhnuis ſa.'

4. ' Na dean dhuit fein, ni grabhalta air bith, no ' coſamhlachd ni air bith, a 'ta ſhuas air Neamh, no ' bhos air Talamh, no deth nithe a 'ta anns na h ' uiſgicha fo h an talamh.'

5. ' Na dean thuſa h aoradh, no ſeirbhais dhoibh: ' oir is miſe Tigharna do Dhia laidir agus eadmhor, ' a leanas peaccaidh nan Athreacha air an clainne gus

'an treas agus an ceathro ginealachd do droing a 'dfhuathichas mi.'

6. 'Agus ag foillſuchadh trocair do mhilte deth 'droing ſin, a ghradhichas mi agus choimheadas 'm' Aitheanta ſa.'

7. 'Na tabhair ainm an Tigharna do Dhia ann 'diamhaoinas; oir ge b 'e bheir ainm an Tigharna 'ann diamhaoinas, cho mheas an Tigharna neo-'chiontach e.'

8. 'Cuimhnich la na Saboid choimheadh naomh.

9. 'Sia la dean t' obair agus t' uile ſhaothair.

10. 'Ach 'ſe an ſeachdo la, Saboid an Tigharna 'do Dhia; na dean aon obair ann ſan la ſin, thu 'fein, no do Mhac, no d' inghean, t' oglach, no 'do bhanoglach, no t' ainmhidhe, no do choigrach 'a 'ta 'n taobh aſtigh do d' dhorſa.

11. 'Oir an ſia laan rinn Dia Neamh agus Ta-'lamh, an Fhairge, agus gach ni a 'ta annta; agus 'ghabh e comhnuidh air an t' ſeachdo la; uime ſin, 'bheannuich an Tigharna la na Saboid, agus naomh-'aich ſe e.'

12. 'Thoir onoir do t' Athair agus do t' Mhathair, 'chum gu ſinneadh do laan air an talamh, a bheir 'an Tigharna do Dhia dhuit.'

13. 'Na dean marbhadh.'

14. 'Na dean adhaltranas.'

15. 'Na dean gaoid.'

16. 'Na toir fiadhnuis bhreige ann aghai do 'choimhearſnach.'

17. 'Na ſantuich dhuit fein tigh do choimhearſ-'naich. Na ſantuich dhuit fein bean do choimh-'earſnaich, no h oglach, no bhanoglach, no a 'dhamh, no aſal, no aon ni eile a bhuinas do choi-'mhearſnach.' Exod. xx.

Tha thu faicin go foilleir uaidhe fo, nach bheil aon deth na h Aitheantan air an rainadh, agus ni mo tha e air innfeadh cia lion Aithne bu choir bhith anns an cheud clar, no anns an dara clar; agus le fin gu 'n robh an rainn fan air a fhagail do bhreitheanas na h Eaglais. Is e fin re radh, co acca bu choir tri bhith anns an cheud clar, agus feachd anns an dara clar, no ceithair anns an cheud clar, agus fia anns an dara clar: tha mi 'g radh nach bheil aon fhocal air fo, anns a Bhibal.

## AN CEUD AITHNE AIR A MINUCHADH.

*C.* Abair an ceud Aithne?

*F.* 'Na bithidh Dee eile choimhaich agad am 'fhiadhnuis fe. Na dean dhuit fein ni grabhalta air 'bith, no cofamhlachd ni air bith, a 'ta fhuas air 'Neamh, no bhos air Talamh, no deth nithe a 'ta 'anns na h uifgicha fo h an talamh. Na dean thufa 'aoradh no feirbhais dhoibh: oir is mife an Tigh-'arna do Dhia laidir agus eadmhor, a leanas peac-'caidh nan Athreachan air an clainne, gus an treas 'agus an ceathro ginealachd do droing a dfhuath-'ichas mi. Agus ag foillfuchadh trocair do mhilte 'deth droing fin a ghradhichas mi, agus choimh-'eadas m' Aitheanta fa.' Exod. xx. 2, 4, 5, 6.

*C.* Ciod tha air a h orduchadh dhuinne leis an Aithne fo?

*F.* Tha gradh, feirbhais, aoradh, agus lan urram thoirt amhain do 'n aon Dhia fhior, fhirineach, bheo, agus fhiorruidh, agus gan thoirt do h aon air bith eile.

*C.* Ciod tha air a thoirmeafgadh no air chofgadh dhuinne leis an Aithne fo?

*F.* Tha air a thoirmeafgadh dhuinne, cretoir air

bith dh aoradh mar Dhia no 'n onoir a 'ta dligheach amhain do Dhia thoirt do dh aon ni a 'ta fhuas air neamh, no bhos air talamh.

*C.* Creud an onoir a 'ta dligheach amhain do Dhia ?

*F.* Tha onoir ard thigharnail dligheach dhafan, an onoir fin a 'ta air gairmadh leis na Diadhaira, 'Latria,' trid am bheil finn 'g a h onorachadh fa mar Mhaifdair mor agus ard Thigharn' araon beathaidh agus bais, mar ar Cruthaichoir, Slanuighoir, Fearcoimhaidh, agus ar Crioch deirionach ne.

*C.* Cionnas ata daoine ag peaccachadh ann aghai na h Aithne fo ?

*F.* Trid aoradh Iodolan agus Dee bhreige, trid mearachda no h amharas dur ann a creideamh, tre faobh-chrabhadh, agus buitfeachas no draoithachd.

*C.* Creud an doigh eile air am brifeadh i ?

*F.* Tre cophairtuchadh le Anachreidmhaich, no Eireacaich ; agus tre creidfin no bhith ag toirt an aire dho aiflinga agus bhruadara.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh, gur peaccadh mor dhol gu h Eaglais maille re Eireacaich no luchd do-bharrail ann creideamh ?

*F.* Do bhri, le bhith deanamh fo, tha finn ag aitheadh agus ag diulteadh ar creideamh fein o leath amuigh, agus ag aidmhuchadh an creideamh mhealltach fan. Anns an chuid is lugha 'n ar duthich agus n' ar talamh fa, far am bheil e tre reachdan agus lagha na rioghachd, le bhith dol d' an Eaglaifa air a dheanamh na chothar eiderdhealaichte eidar iadfan agus finne.

*C.* Creud an fgrioptuir a 'ta agad air fin ?

*F.* Ata 'n t' foifgeul agam, far am bheil Criofd ag toirmeafgadh dhuinne fin dheanamh ag radh,— ' Agus an uair their iad ribh : feuch tha Criofd ann

' ſo, no feuch tha e ann ſud, na rachibh ann, agus ' no leanibh iadſan.' Agus uaidhe ſo, tha e ſoilleir nach feudar dhuinne dhol dh ionnſuidh an Eaglaiſa ſan air aon chor, ge gu 'n abair iad go mealltach gu bheil Crioſd acaſan, ſe ſin re radh a fhior theagaſg ſan agus a fhirinn ſan. Ach 's eigin dhuinne ſeaſamh ris an t' ſean theagaſg thug Crioſd agus Apſtail ſeachadh do 'n Eaglais Chaitholach, agus d' an gheall e, gu fanadh i glan agus neothruaillidh ann a creideamh agus ann a teagaſg gu deireadh an t' ſaoghail gan atharrachadh air bith. Luc. xvii. 23.

*C.* Ciod an dearbhadh eile tha agad?

*F.* Tha N. Pol ag guidheadh oirne luchd ur-chreideimh ſheachnadh mar an t' olc is moa, do bhri, gu bheil an duin' eireacach fein dhamnaichte am fiadhnuis Dhea: agus eiſan fos a dh eiſdas no chophairtuichas ris 'n a theagaſg ſa, tha e 'g a dhamnadh fein air an doigh cheudhna,—' An duine, a 'ta ' na Eireacach ſeaching agus diult e; air dhuit fios ' bhith agad, gu bheil leithaid ſin do dhuine ar ' chuir bun os ceann, agus gu bheil e peaccachadh, ' air dha bhith fein dhamnaichte.' Tit. iii. 10.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh, gu bheil e miolaghail agus peaccach dhol dh ionnſuidh buitſeaich no luchd leabhaidh fortuinn no cineamhuin no luchd chupain, agus leithaidin ſin deth nithe ſurach?

*F.* O'n ſgrioptuir,—' Na faidhar 'n ar meaſg ' ſan, aon duine bheir air a mhac no nian dhol ' feadh (no trid) an teine; no h aon neach ghnath- ' ichas faiſtine, (fioſach no piſeog) no fear aireach ' aimſira; no draoith, no buitſeach, no fear ' beuldhraoitheachd, no feilcheadair, no fear ' marbhdhraoitheachd. Oir gach uile duine ni na ' nithe ſin, is grainealachd do Tigharna iad.' Deut. xviii. 10, 11, 12.

*C.* Am bheil e na pheaccadh trom feim a dheanamh deth dhraoitheachd, phiſeogan, no deth chupana, le bhith 'g an leabhadh, no dhol dh ionnſuidh na muintir ſin a 'ta gnathachadh an leithaidin ſin do nithe leabhadh ?

*F.* Tha e na pheaccadh trom gan amharas, agus go ro mhor ann aghai Dhea, do bhri, gur ann o'n Diabhal tha iadſan faotin gach eolas a 'ta acaſan. Libbit. xix. 31. Agus uime ſin, is peaccadh graincealach e am fiadhnuis Dhea piſeog no draoitheachd ghnathachadh leo fein, no tre neach air bith eile.

*C.* Ciod tha thu tuigſin le piſeog ?

*F.* Tuigam le ſin, bhith ag radh focail, agus ag deanamh feim deth chotharan, chum crioch eigin da nach bheil briogh no buaidh' air bith acaſan o'n nadur, o Dhia, no h o 'n Eaglais.

*C.* Carſon ata thu cuir tuille na na briathran ſo, —'Na bithidh Dee choimhaich eile agad (no Dee eile) 'ann am fhiadhnuis ſe;' anns an cheud Aithne ?

*F.* Do bhri, nach bheil an ſgrioptuir ag ainmuichadh ann aite air bith deth, cia i an ceud, no dara, no treas Aithne, agus air an abhar ſin, cho 'n bheil anns na briathran ſin,—' Na dean dhuit fein ni gra-'bhalta air bith,' ach amhain minuchadh nam briathran ſin a'ta air thoiſach orra, 'Na bith Dee choimh-'aich eile agad ann am fhiadhnuis ſe.' Uime ſin, cho 'n bheil ſinne deanamh dhiubh (maille re N. Auguſtin) ach aon Aithn' amhain, mar is ro choſmhuil a bha air a dheanamh fos le Maois fein, far am bheil ſe 'g radh—' Na deanibh dhuibh fein Dee 'deth dh airgaid no deth dh or.' Exod. xx. 23. Ni 's aon re radh agus ſo; na bithidh Dee choimhaich agad ann am fhiadhnuis: na dean aoradh dhoibh, agus na dean ſeirbhais do h aon ni ghrabhalta no do choſamhlachd aoin ni 'ta ſhuas air neamh, no air

an talamh: air chor gur leoir ſhoilleir nach bheil anns an iomlan, ach aon Aithne, air a minuchadh agus air a cuir ſios go farſuing.

*C.* Ciod tha thu tuigſin leis na focail ſo—‘ Na ‘ dean dhuit fein ni grabhalta air bith, &c.—‘ Na dean ‘ aoradh dhoibh ?’

*F.* Tuigam, nach feud ſinn iodola no h iomh-aigha, no ni air bith grabhalta no ſnoighte a dheanamh, chum an aoradh mar Dhia no leis an onoir a bhuinas do Dhia.

*C.* Carſon nach bheil na focail ſin air an labhradh go farſuing ann a moran deth ar ceiſduichean gairrid no aithghearr ne ?

*F.* Do bhri gu bheil iad go leoir air an druidadh aſteach anns na briathran air thoiſach orra—‘ Na ‘ bithidh Dee choimhaich (no eile) agad ann am ‘ fhiadhnuis ſe.’

*C.* Cionnas dfhoillſuichas tu ſin ?

*F.* Uaidhe ſo, do bhri mar nach feud ſinne Dee air bith eile bhith againe, ach amhain an t’ aon fhior Dhia, an ti rinn neamh agus talamh, agus gach ni a ’ta annta : ann ſin tha e lan ſhoilleir do reaſun leanaibh, nach feud bhith againe, ach aon Dia amhain, nach feud ſinn aon ni grabhalta bhith againe mar Dhee, no airſon Dhee, no aon ni eile mar Dhia, no airſon Dhia, ach amhain an t’ ard Chruth-aichoir, eadhon, an Dia do rinn neamh agus talamh.

*C.* Carſon ata na Proteſtanaich no muintir na ur-chreideimh, ag eidertheangachadh no ’g atharrachadh ‘ Iomhaigh grabhalta,’ ann aite ‘ ni grabhalta,’ mar bu choir dhoibh eidertheangachadh, agus mar tha iad ceangailte ſin a dheanamh ?

*F.* Do bhri, gu bheil agus robh toil mhor acaſan an ſgrioptuir a thruailleadh ; ann dochas le ſo dheanamh, an ſluagh aineolach chombeignuch-

adh a chreidsin, gur luchd Iodoil aoraidh na Caitholaich, agus gu bheil iad ag briseadh na ceud Aithne, tre deanamh, agus aoradh Iomhaigha naomh.

*C.* Cionnas dhearbhas tu sin gu bheil iad ag truailleadh an sgrioptuir?

*F.* Uaidhe so, do bhri, gur e am focal eabhruidhach 'Pesel,' a tha go direach ag cialluchadh ni grabhalta, agus cho 'n e Iomhaigh: 'se 'm focal greugach 'Eidolon,' is e sin Iodol: agus 'se 'm focal laidhionnach 'Sculptile,' a'ta cialluchadh ni grabhalta. Agus air an abhar sin, ni bheil anns an fhocal Iomhaigh air a thoirt asteach anns an Aithne leis na Protestanaich, ach truailleadh salach a rinn iad air focal glan Dea, chum droch ainm agus olc chuir air an coimhearsnach; agus chum am muintir fein lionadh le do-bharrail araon bronnach agus mealltach mu thiomchioll na Caitholaich.

*C.* Am bheil e uime sin, laghail onoir no urram air bith thoirt d' a Iomhaigha Chriosd agus a Naoimh se?

*F.* Tha e laghail onoir iosle no dhaimhail, aig' am bheil buintin ri Dia, thoirt dhoibh; ann a mead agus gu bheil iad ag taisbeunadh dhuinne nithe neamhaidh, ach cho 'n ann leis an onoir bhuinas do Dhia air aon chor, no fos leis an onoir a 'ta dligheach do 'n na Naoimh.

*C.* Cionnas tha thu coduchadh sin?

*F.* Dearbham sin, leis na reasuna so a leanas. Gach ni tha air innseadh anns a sgrioptuir, bha air a dheanamh le Naoimh fhiosrach Dhea, gan toirmeasg agus gan chosg air bith eadhon gusan la diugh; seadh agus sin chum am maith agus an sochair airid fein; tha sin maith agus sochairach dhuinne dheanamh mar an ceudhna. Ach tha e air innseadh go soilleir

dhuinne anns an ſgrioptuir naomh, gu 'n d' thug Naoimh fhioſrach Dhea urram no aoradh ioſle no dhaimhail araon do Iomhaighan agus do Naoimh Dhea: agus rinn iad ſo gan achmhaſan gan toirmeaſg air bith airſon ſin gus an la diugh: ſeadh rinn iad ſin chum am mor mhaith agus an ſochair airid fein. Agus air an abhar cheudhna, tha e araon laghail, maith agus ſochairach dhuinne, urram thoirt dhoibh le onoir dhaimhail aig' am bheil buintin ri Dia.

*C.* An dearbh thu ſin o h eiſamlair nan Naoimh a rinn mar ſin?

*F.* Dearbhidh mi: dh aor N. Eoin Baiſde iallan broige Chrioſd,—' 'Se ſo an ti, nach fiu miſe iallan ' a bhroige fhuaſgaladh.' N. Eoin i. 27. Agus air ſon a ghniomh ſo, tha N. Auguſtin air an aite ſo codhunadh gu robh Eoin Baiſde lan do 'n Spioraid Naoimh—' Dh aor Iacob bar (no mulach) bait Ioſeph.' (ni b 'e cothar no Iomhaigh a chumhachd rioghol ſe). Eabh. xi. 12. Bha na h Iſraelitaich air an ſlanuchadh o ghreim fhiacail an nathair theinaich tre ſealltin le urram air Iomhaigh phraiſach na nathair theinaich a bha air a togail ſuas anns an fhaſach, mar chothar agus Iomhaigh Chrioſd air a cheuſeadh.

Chuaidh na h Iudhaich fein air an glunan ann lathair Iomhaigha nan Cearubinin a bha ag dorchuchadh no cuir ſgaile air an Aric. Exod. xxv. Thug na ceud Crioſduidhean urram mor do fhailais no dubhradh N. Pheadair agus do eadach N. Phoil: agus fhuair iad ſochaire mor trid an urram ſo thaiſbeunadh do Iomhaigh no ſgaile Pheadair agus do eadach N. Phoil—' Agus thug iad ' amach a mhuintir eaſlan air na ſraidin, chum ag ' teachd do Pheadar, gu 'n cuireadh fhailais ſe, mar

'bu lugha ſgaile air neach eigin acaſan. Agus 'thanic fos mor ſluagh agus bha iad uile air an 'leigheaſeadh.' Gniomh. 15, 16.—'Agus rinn Dia 'miorbhuile mora tre lamhan Phoil, ionas, gu 'n 'd' thugadh o chorp ſan chum na daoine tinne nea-'paicinne agus aprain: agus dfhalbh an eaſlaintidh 'uile uatha ſan; agus gu 'n deachaidh na droch 'ſpioraid amach aſdaſan.' Gniomh. xix. 11, 12. Nach bu mhor an gradh agus an t' urram bh' aige na ceud Crioſduidhean do na nithe ſin o 'n duair iad coilion ſochaire agus maith.

*C.* Creud an reaſun eile a 'ta agad?

*F.* Gu bheil gach aon ni dh orduich Dia, agus nach do thoirmiſg e ann aite air bith, araon laghail, maith agus ſochairach dhuinne dheannamh. Ach dh orduich Dia fein Deilbh, Iomhaighan agus Cothara bhith air an deanamh, agus air an cuir ſuas le mor mheas, onoir agus urram ann a Theampul no Eaglais fein, agus cho do thoirmiſg e ſin ann aite air bith. Air an abhar ſin, tha e laghail, maith agus ſochairach dhuinn' an deanamh, agus an cuir ſuas araon 'n ar Eaglaiſan ne agus 'n ar tighean agus urram no onoir ioſle dhaimhail thoirt dhoibh; airſon an ni tha iad ag taiſbeunadh dhuinne.

*C.* An dearbh thu ſin o 'n ſgrioptuir, gu 'n d' orduich Dia Deilbh agus Iomhaighan dheanamh, agus an cuir ſuas 'n a Theampul fein?

*F.* Dearbham ſin go furaſda o'n ſgrioptuir naomh, far ann d' orduich Dia fein do Mhaois, da Iomhaigh mhor ghrabhalta dheanamh deth dh or buailte agus an cuir ſuas air da cheann Cathair na trocair, ag radh ris,—'Agus deanidh tuſa da 'Chearubin ('ſe ſin da Iomhaigh) deth dh or buailte, 'deth obair ghrabhalta, agus ni thuſa iad, air da 'thaobh Cathair na trocair; agus bithidh Chearub-

'air aon taobh, agus Cearub eile air an taobh 'eile do Chathair na trocair; agus ſinidh na 'Cearubinin an ſgiathan amach go ard ag follach-'adh Cathair na trocair l' an ſgiathan agus an aghai 'ſan ag amhaircadh air a cheile agus o dha thaobh 'nan Cearubinin a bhithas air an Aric 'n a m' 'fhiadhnuis ſe; ann ſin labhridh miſe riut, gach uile 'nithe dh ordichas miſe do chlainn Iſraeil, leatſe.' Exod. xxv. 18, 19, 22.

Aris an uair thog Riogh Solom an Teampul; bha 'n da Chearubin aris air an athnuadhachadh, agus air an cuir ſuas le mor onoir ann meadhon na Teampuil fein. 1 Riogh. vi. 24. Cho 'n e 'mhain gu 'n d' orduich Dia an da Chearubin ſo dheanamh, agusan cuir ſuas; ach fos iomad obair agus Iomhaigha ghrabhalta eile dheanamh air Cathair na trocair, agus fos air ballan na Teampuil, mar dfheudas tu fhaicin anns a chaibdal cheudhna. Dh orduich Dia do 'n Iudhaich an Aric dh aoradh. Salm. xcix. An ni nach b' e ach amhain, coiſtol Dhea, agus cothar a chumhachd ſan. 1 Cron. xxviii. Dh orduich Dia mar an ceudhna h ainm fein bhith air a h onorachadh agus air a naomhachadh. Exod. xx. N. Matth. vi.— 'Ann ainm Ioſa lubadh gach glun', &c. Phil. ii. 8. Nois ni bheil ann ainm Ioſa, ach amhain Cothar no Iomhaigh ar Fear-ſaoraidhne, no Dia a rinnadh na dhuine. Dh orduich e gu bithadh an Teampul a bha na cothar air a thigh neamhaidh fein, air a h onorachadh mar aite no h ionad naomh, ag ditheadh nan Sagartan a thruaill a h ionad naomh ſan. Eſech. x. 26.

*C.* Creud an treas reaſun no argumaid a 'ta agad airſon laghalachd nan Iomhaigha?

*F.* Tha reaſun ſo agam dhuit. Gach aon ni bheir chum ar 'n inntinn gniomharan agus obair

Chriosd agus a shaothair, agus fos obair a Naoimh sa; agus gach ni shuidhichas gradh 'n ar criodheacha dh' an taobh sa, tha sin gan amharas air bith araon laghail, maith agus sochairach dhuinne. Ach tha 'n gnathachadh agus an t' urram a 'ta sinn taisbeunadh do Dheilbh agus Iomhaigha Chriosd agus a Naoimh san, ag toirt go beothail chum ar n inntinn agus ar cuimhne diamhiran agus gniomhara Chriosd agus a Naoimh san, agus fos ag suidhachadh gradh dhoibh sin 'n ar criodheacha sa. Agus air an abhar sin, tha gnathachadh no feim nan Deilbh agus nan Iombaigha naomh, gan amharas air bith araon laghail, maith agus sochairach dhuinne.

*C.* Creud an ceathro reasun a 'ta agad air laghalachd nan Iomhaighan, agus an t' urram a 'ta na Caitholaich ag taisbeunadh dhoibh ?

*F.* An ni sin is e cothar an 't sluaigh thaoghte agus bratach Chriosd fein ; tha sin toilteanach agus airigh air urram agus onoir dhaimhail uainne. Ach is e Crann-ceusaidh no Chrois, (Iomhaigh Chriosd) air a cheusead air ar son ne, agus cothar an t' sluaigh thaoghte, agus fos bratach rioghol an Tigharna Iosa Criosd. Uime sin, tha Chrois (Iomhaigh Chriosd) air a cheusead, toilteanach agus airigh air urram agus onoir dhaimhail uainne se. Agus tha an ni ceudhna seasamh airson gach uile iomhaigh eile, tha taisbeunadh amach beatha agus fulangas Chriosd agus mairtirachd a Naoimh sa dhuinne.

*C.* An dearbh thu o 'n sgrioptuir gur i Chrois cothar an t' sluaigh thaoghte agus bratach rioghol an Tigharna Iosa Criosd ?

*F.* Dearbham sin,—Na deanibh dochair (deirse an t' Aingeal) do 'n talamh no do 'n fhairge, no do na craobhan, gus an cuir sinne cothar air seirbhaisach ar Dea ne air clar an eudain san, (se sin co-

thar na Crois) Taisbeun. vii. 3. Iadsan uile bha air an sealadh le cothar na litir ‘ Tau’ (ni b ’e sgaile no Crois). Bha iadsan air an sabhaladh o ’n Aingeal mhillaidh. Esech. ix. 4. ‘ Ann sin (aig la bhreitheanais) ‘ foillsichar cothar Mhic an duine ann ‘ neamh (a Chrois).’ N. Matth. xxiv. 38.

*C.* Nach bheil na Caitholaich deanamh urnuidh ris na h Iomhaighan agus Fuidheala nan Naoimh ?

*F.* Ni bheil iad air aon chor sa bith : gan amharas tha sinn deanamh urnuidh ’n an lathair sa, chum ar coimheadh o sheachran inntinn ; agus chuideachadh ar meomhaira ne no ar cuimhne, ann a labhairt agus tuigse nithe neamhaidh ; ach cho ’n ann riusan. Oir is aithne dhuinne go ro mhaith, nach feud iad, air chor sa bith ar faicin, n’ ar cluintin, no h ar cuideachadh.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith eil’ agad air laghalachd nan Iomhaigha ?

*F.* Tha o ’n sgrioptuir, ’far am bheil Criosd fein ag dearbhadh, agus ag gabhail tlachd ann a deanamh, agus ann a toghail suas na nathair ungach no phraisach anns an fhasach, leis an robh clann Israeil air an slanuchadh An ni tha Criosd fein ag aidmhuchadh go ro shoilleir gu ’m b’ iomhaigh no cothar air fein ise, air a thogail suas air chrann cheusaidh ag radh,—‘ Agus mar thog Maois suas an ‘ nathair anns an fhasach ; is an mar sin is eigin do ‘ Mhac an duine bhith air a thogail suas : chum ge ‘ b ’e neach chreidas annsan, nach rachadh eisan a ‘ sgriosadh : ach gu ’m bithadh bheatha mhairthean ‘ ach aige.’ N. Eoin iii. 14, 15.

Cuir ri so an dara Comhairle Nicen. Gniomh. vii. a ’ta maliuchadh luchd briseaidh nan Iomhaigha : iadsan a ’ta deanamh sin tre fuath, dimeas, taire no fanoid : agus iadsan uile a ’ta deimhnuchadh na h aitean sin deth sgrioptuir a ’ta ann aghai Iodola,

gu bheil iad ann aghai nan Iomhaigha naomh, agus iadſan fos a 'ta 'g radh gu bheil na Caitholaich ag onorachadh Iomhaigha mar Dhee le ard onoir thigharnail.

*C.* Ciod tha mor Chomhairle na Treint ag teagaſgadh dhuinne thaobh Iomhaigha?

*F.* Feuch, ciod tha i teagaſgadh dhuinne thaobh Iomhaigha,—' Cho 'n bheil Iomhaigha gu bhith ' air an onorachadh airſon aon bhuaidh no diadh-' acdh a 'ta air a chreidſin re bhith annta, no airſon ' aon ni a 'ta re ghuidheadh dhiubhſe, no airſon ' earbſa no muingin a 'ta re chuir annta, mar rinn ' na Geintilaich o ſhean, a chuir an earbſa agus ' am muingin 'n an Iodola ſan. Ach do bhri, gu ' bheil an onoir a 'ta air a taiſbeunadh dhoibhſe, ' air a leigeadh ri Crioſd, no an ceud cruth a 'ta air ' a thaiſbeunadh leoſan.' Comhairle na Treint, Seſſ. ii. 5.

Oſbar air ſo faic Seanathreacha naomh na Eaglais ag labhairt mu 'n Chrois no Iomhaigh Chrioſd air a cheuſeadh: mar chuir mi fios iad anns an treas ponc do 'n Chreidh, mu 'n Chrois.

*C.* Creud an ſochair a 'ta ſinn faotin leis na Iomhaigha?

*F.* Tha ſinne faotin leoſan mor ſhochair, do bhri, gu bheil iad go beothail agus go mothuchail ag taiſbeunadh dhuinne diamhira fulungais ar Slanuighoirne agus fos mairtirachd, agus eiſamlairan a Naoimh ſan.

*C.* Nach bheil cuid deth chunntairt Iodoil aoraidh ann a gnathachadh tric nan Iomhaigha?

*F.* Ni bheil cunntart air bith annta: oir cho 'n bheil e go maith comaſach, gu 'n ſmuaintichadh duine reaſunta air bith aig' am bheil am foghlum is lugha anns an teagaſg chrioſduidh: gu 'n ſaoiladh

e, tha mi 'g radh, gur e mir no pairt deth fhiogh no deth mharmuir an Dia agus an duine Iosa Criosd sin do rugh o'n Oigh Mhuire, agus fhuair bas air an chrann cheusaidh, dh eirich o nam mairbh, chuaidh suas air neamh, agus tha nois ag suidheadh air deas laimh Dhea an Athair.

*C.* Ach cionnas na tachaireadh neochoidheasachd air bith trid tubaisd no tapag o ghnathachadh tric nan Iomhaigha?

*F.* Ann sin bithadh am mioghnathachadh air a leasachadh, agus no bithadh an deagh ordugh air a thoirt air falbh no air a chronachadh. Oir tha 'n duine, trid an nadur buailteach chum e fein chiuradh, eadhon anns na nithe is ro fhearr, ni nach feudar air an abhar sin, bhith air a thoirt thareis.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh gu bheil e laghail Dia an t' Athair chinmhioladh cosmhuil re sean duine, no h Iomhaigh Dhea an Athair tharruing ann sioghair no riochd shean duine, air faicin dhuinne, gur Spiorad fior ghlan e, agus nach bheil corp no buill chuirp aige sa?

*F.* Dearbham gu bheil sin laghail a dheanamh uaidhe so: do bhri gu 'n do thaisbeun se e fein air an doigh sin, ann a riochd no sioghair shean duine do 'n Fhaidh Dhaniel,—' Chunnic mi, gus an robh na ' cathaira rioghol air an tilgeadh sios, agus gu 'n ' shuidh Seanoir nan laan (eadhon Dia) aig' an robh ' a chuladh (no aodach) coigheal re sneachd, agus ' folt a chinn amhuil olann ghlan: bha chathair rioghol ' sa amhuil lasair theintidh agus a rathan sa mar ' theine loisgach; dhoirt sruth teintidh amach, agus ' thanic e amach o lathair san: bha mile do mhilte ag ' minisdralachadh dhosan, agus deich mile uair deich ' mile 'n an seasamh 'n a fhiadhnuis sa: shuidh am ' breitheanas, agus bha na leabharan air an

'fosgaladh.' Dan. vii. 9, 10. Ach tha so re bhith air a thuigsin, nach e na Iomhaighan a 'ta sinn ag deanamh fior Iomhaigh cheart an Athair, ach amhain Iomhaigh an riochd sin anns na thaisbeún se e fein do Dhaniel. Agus tha ni ceudhna re thuigsin mu h Iomhaigha nan Aingil, 'se sin re radh, nach fior Iomhaigha iad air aon chor air na h Aingil, reir an susbuin no 'm briogh spioradail, ach deth riochd no cosłas anns an do leig iad iad fein a lathair do dhaoine.

*C.* Creud am feim no buannachd a 'ta teachd d' ar 'n ionnsuidh ne trid onorachadh agus trid Canondas nan Naoimh, no neach chuir asteach ann aircamh nan Naoimh ?

*F.* Tha mor bhuannachd againe trid sin ag faicin, gu bheil sin treorachadh chum ginadh subhailce agus gradh Dhea : tha sin toirt eolas agus fios dhuinne, gu bheil e 'n ar comas fein teachd chum an duais cheudhna, ma bhithas sinne toileach saothreachail.

*C.* Cionnas tha thu 'g innseadh sin ?

*F.* Do bhri, mar is airde t' urram a 'ta againe do nan Naoimh agus deth oirdheircais an sdaid ro ghlormhor sa ; is airde mar an ceudhna, is eigin ar miann agus ar tograidh bhith, agus is laidire agus is moa go mor bhithas ar misneachd dheanamh agus ghabhail os-laimh, an ni rinn agus gnathaich iadsan chum an gloir sin fhaotin.

*C.* Am bheil e laghail Aingil agus Naoimh dh onorachadh ?

*F.* Tha le onoir dhaimhail iosle coifreagareach r' an oirdeircas san, ach cho 'n ann le onoir Dhea, no mar Dhee.

*C.* Cionnas tha thu coduchadh sin ?

*F.* O'n sgrioptuir naomh, air tus, far am bheil e air

innſeadh, gu 'n d' rinn Ioſua ſin, no gu 'n d' thug ſe an onoir ſin do 'n Aingeal,—' Is miſe Ar-' munn no Prionnſa ſloigh an Tigharna (dubhairt ' an t' Aingeal re Ioſua). Agus thuit Ioſua ſios go blar, ' agus ag aoradh, agus dubhairt ſe: creud a 'ta mo ' Thigharna 'g radh r'a ſheirbhaiſach ſe?' Ioſua v. 14, 15.

An dara aite; o eiſamlair N. Eoin an ti rinn aoradh do'n Aingeal, ge gu 'n do bhacadh e leis an Aingeal roimh ſin thaobh ard inmhe Apſtalachd ſan, an uair b' aill leis aoradh dheanamh do 'n Aingeal,—' Agus ' thuit mi ſios dheanamh aoradh roimh coſan an Ain-' gil a nochd na nithe ſo dhamh.' Taiſbeun. xxii. 8.

*C.* Ciod tha thu tuigſin trid Fuidheala no Fuidhlacha nan Naoimh?

*F.* Tuigam le ſin aon ni air bith bhuinas do nan Naoimh, mar ata an cuirp ſa no pairt air bith deth cuirp ſa, mar ata an cnamhan no an aodach, no ni air bhith eile bhuinas dhoibhſe.

*C.* Am bheil e laghail onoir air bith thoirt do Fhuidheala nan Naoimh?

*F.* Tha, trid onoir ioſle dhaimhail aige am bheil buintin ri Dia, ach cho 'n ann le onoir Dhea.

*C.* Cionnas dhearbhas tu ſin?

*F.* Uaidhe reaſun ſo; do bhri, gu bheil an ni ſin air an deachaidh Dia fein ann urras, agus dhearbh e le iomad miorbhuille h ainmol, araon maith agus laghail dhuinne. Ach chuaidh Dia fein ann urras agus dhearbh ſe an onoir a 'ta air a taiſbeunadh do Fhuidheala nan Naoimh, le iomad miorbhuille h iongantach agus ainmol. Air an abhar ſin, tha urram agus onoir Fuidhlacha nan Naoimh araon laghail agus maith.

*C.* An dearbh thu an reaſun ſin o'n ſgrioptuir naomh?

*F.* Dearbhidh mi go furasda, air tus; do bhri, gu 'n robh duine marbh air a dhusgadh o bhas chum beatha trid buintin ri cnamhan an Fhaidh Elisa—' Agus tharla e 'n uair bha duine 'g a h adh-' lacadh; feuch, chunnicar buidhan, agus thilgar ' an duine marbh ann uaigh Elisa; agus an uair do ' leigeadh an t'oglach sios anns an uaigh, agus bhean ' se ri cnamhan Elisa, dh ath-bheothaich e agus dh ' eirich se suas air a chosan.' 2 Riogh xiii. 21. Nois tha e go ro neofhreagarach, no ann aghai maitheais agus firinn Dhea, gu 'n cuireadh e chothar nó shcala fein, ri leithaid so deth mhiorbhuille, chum breug dhaingnachadh, agus sinne fos threorachadh chum mearachd. Agus air an abhar sin, tha e laghail dhuinn' onoir dhaimhail thaisbeunadh do Fhuidhlacha nan Naoimh, ag faicin dhuinne, gu d' onoraich Dia fein go mor iad, agus gu 'n d' rinn se miorbhuillean iongantach, eadhon le 'n cnamhan, agus gu 'n eireadh am marbh o bhas gu beatha trid buintin r' an cnamhan san amhain.

An dara aite; tha sinn ag leabhadh anns an t' soisgeul, gu 'n robh bean, air a robh dortadh fola, air a slanuchadh uaidhe sin trid buintin amhain re iomall aodaich san, agus ag creidsin gu 'n slanuichadh sin i,—' Agus feuch, thanic bean air an robh ' dortadh fola re da bhlianadh deug, air a chul ' taobh, agus bhean i re iomall aodaich san; oir ' a dubhairt i innte fein, ma bheanas mi, ach re ' aodach sa, bithidh mi slan. Agus bha bhean slan ' o'n uair sin amach.' N. Matth. ix. 20, 21.

An treas aite; o 'n aite far am bheil sinn ag leabhadh—' Gu 'n thilg nan neapaicinne agus nan aprain ' a bhean re corp N. Phoil amach Diabhalan, agus ' gu 'n do slanuich iad gach uile easlainte.' Gniomh. xix. 12. Na bithadh nan nithe sin 'n ar fochair fein

gus an diugh, agus gu 'm faicamid na miorbhuillean ſin 'g an deanamh leoſan 'n ar fiadhnuis ne: nach d' thugamid tuille h onoir agus urraim dhoibhſe, na bheiramid do nithe air bith cumanta eile: 'ſe mo dhuil gu 'n d' thugadh ſinn. Agus ſan air an abhar ſo, tha na Caitholaich ag toirt urram dhaimhail do Fhuidheala nan Naoimh.

*C.* An d' thug na ceud Chreidmhaich urram no h onoir dhaimhail do Fhuidheala nan Naoimh agus nam Mairtaira?

*F.* Thug iad onoir dhoibh gan amharas, mar fheuchas mi dhuit o 'n ſgriobhaidh na ceud Athreacha naomh.

Tha Tertullian ag ainmuchadh am meaſg deaſghnachaidh nan ceud Chrioſduidhean—' Dhol air ' ghlunan do Altair Dhea fuidh an robh Fuidh- ' ealan nan Naoimh air an coimheadh.' L. de Pænitent.

Anns a cheathro linn, tha Euſebius ag labhairt mu Chathair fhiogh N. Sheumais an t' Apſtail ag radh, ' Tha i air a coimheadh (deirſe eiſan) le mor churam ' mar chuimhnachan deth naomhachadh a 'ta air a ' toirt dhuinne o ar Sinſiran, agus i againe ann ' mor urram.' Hiſtor. 14. ad finem. In Ruffin. 15.

Anns an linn cheudhna tha N. Baſil ag radh—' An ' uair thachairas bas air bith air ſga Chrioſd, tha ' Fuidhlacha nan Naoimh luach-mhor agus prioſol.' Pſal. cxv.

Anns an linn cheudhna tha N. Criſoſtom ag radh, —' Rachamid go tric dh' an ionnſuidh ſa; thugamid ' urram agus onoir dh' an uaigha ſan, agus bean- ' amid r' am Fuidhlacha ſa le mor chreideamh; ' chum gu 'm faidhamid o ſin beannachadh eigin.' Serm. de Sanctis. Juvent. et Maximo.

Anns an linn cheudhna tha N. Ambros ag radh,

agus ag deanamh na ceifd fo, agus 'g a freagaradh, —' Ach thuairt thufa rium. Ciod tha thu 'g ono-
' rachadh ann am feoil a 'ta nois air a cnamhadh? On-
' oraicham ann am feoil nam Mairtairan an cneimh a
' fhuair iadfan air fga Chriofd. Onoraicham an corp
' fin a 'ta taifbeunadh dhamh cionnas bheir mi gradh
' dom' Thigharna, an corp fin tha teagafgadh dhamh
' gan eagal ghabhail bhafachadh airfon fga Chriofd.
' Carfon nach d' thugadh na creidmhaich onoir do
' 'n' chorp fin, as am bheil eadhon na Diabhala
' fein ag gabhail geilt agus eagal.' Serm. 93. in fine.

Anns an chuigo linn, tha N. Auguftin ag labhairt dha mu Chathair Dhea 'g radh—' Aig Fuidhlacha an
' N. Steaphain amhain, bha 'nn uine ghairrid iomad
' miorbhuille air an deanamh, ionas agus na bithadh
' iad uile air an innfeadh, gu 'n lionadh iad iomad
' leabhar,' &c. 22.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu bheil nithe marbh gan anam no beatha, mar tha Croifan, Eaglaifan, Cnaip no Paidruina, Uifge, agus Buinnitar ann onoir neach, comafach air naomhachd agus onoir?

*F.* O'n fgrioptuir, air tus, far an dubhairt an t'Aingeal, araon re Maois agus Iofua—' Fuafgail do bhro-
' gan deth do chofan, oir tha an talamh air am bheil
' thu do fheafamh naomh.' Le fo tha finne faicin gu bheil nithe gan bheatha, mar ata 'n talamh comafach air naomhachd a ghabhail.' Iofua v. 15.

An dara aite; o 'n t' foifgeul, far am bheil finn ag leabhadh, gu bheil an Teampul no 'n Eaglais ag naomhachadh an or, agus an Altair an tiodhlacadh. —' Amadana agus a dhaoine dalla (deirfe ar Tighar-
' na) co acca is moa an t' or no Teampul a 'ta naomh-
' achadh an or? Amadana agus dhaoine dalla co
' acca is moa an tiodhlacadh no h an Altair a 'ta
' naomhachadh na tiodhlacadh?' Uaidhe fo aris tha

lan fhoilleir, gu bheil nithe marbh mar an Teampul no 'n Eaglais comasach air naomhachadh ghlacadh, do bhri gu bheil an Teampul ag naomhachadh an or a 'ta air a thairgsin innte; agus an Altair mar an ceudlhna ag naomhachadh an tiodhlacadh a 'ta air a thoirt suas orra. N. Matth. xxiii. 17, 18.

An treas aite—' Oir tha h uile chretoira Dhea air ' an naomhachadh le focal Dhea agus le urnuidh.' Tuille fos tha N. Peadar ag gairmadh sliabh Thabor na shliabh naomh, do bhri gu 'n robh Criosd ann sin air a chruth-chaochladh. ' Agus chuala sinn an guth so a thanic o neamh, an uair bha sinne maille ris air an t' sliabh naomh.' N. Matth. xiii. 17, 18. Tim. iv. 1 Peadar i. 18.

*C.* Am bheil anois cumhachd air bith anns an Eaglais dheanamh Miorbhuillean?

*F.* Tha go deimhin do reir geallai' Chriosd—' A-' gus leanidh na cotharan so an dream a chreidas ' annamsa; ann m' ainm se tilgidh iad amach Diabha-' la; labhridh iad le teangan nuath; togidh iad na-' thairan nimhe. Cuiridh iad an lamhan air daoine ' tinne, agus bithidh iad slan (no go maith.)' Marc. xvi. 17, 18.

*C.* An robh na nithe sin air an deanamh anns na linna so is deirionaiche?

F. Tha, agus bha iad air an deanamh anns an Eaglais Naomh Chaitholach, mar dfheudas tu fhaicin ann an eachdruina no seanachasa agus leabharan cuimhne neotheagmhach gach uile duthich no tir Chaitholach thareis air an t' saoghal, far am bheil iomad Miorbhuille air an deanamh le seirbhaisaich no h oglaich naomh Dhea; agus aig ionad coimheaidh Fuidlacha nan Naoimh, tha siad gach blianadh air an cuir ann leabhar cuimhne fuidh mhionnan Fiadhnuisan ful, daoine oscionn gach amharas agus

teagamh, ni nach feudar dhiultadh, na 's lugha na dhiultas ſinn agus chuiras ſinn cul ris gach eachdruin agus ſeanachas an t' ſaoghail uile.

*C.* Carſon uime ſin, tha na h Ath-leaſaighoira no na Proteſtanaich, ag radh gu 'n ſgiur Miorbhuillean go iomlan, agus nach bheil aon 'g an deanamh ni 's mo ?

*F.* Do bhri nach fheud iad, no nach b' urradh iadſan, no 'n drong Mhaiſdaira ſa riamh aon Mhiorbhuille dheanamh ann a codhaingnachadh an ſeachrain bronnach agus am mearachda bochd ne : agus le ſo, o nach feudtadh iad Miorbhuille air bith a dheanamh, chunnachadh iomchuidh dhoibhſe chuir rompa ſa go runſhuichte 'g radh gu 'n ſgiur na Miorbhuillean. Coſmhuil ris an t' ſeannach anns an ſgeul, an uair nach feudtadh e riugſin air na ſiondhearca, dubhairt ſe gu 'n robh iad ſearbh agus goirt.

*C.* Carſon nach bheil iad 'g an deanamh ann Eaglais nan a h Ath-leaſaighoira no nam Proteſtanach ?

*F.* Trid reaſun an anachreideamh ſan, agus do bhri, nach bheil an fhirinn acaſan, agus nach oibrich Dia Miorbhuille air bith chodhaingnachadh breug no mearachd air bith.

*C.* Carſon nach bheil Dia deanamh Miorbhuillean leis na Caitholaich a' meaſg Phroteſtanaich ?

*F.* Do bhri, gu bheil iad neamhiomchuidh air an ſon, thaobh an anachreideamh ſan. Oir, air an dara lamh tha iad ag cuireadh rompa focal Dea chreidſin, agus air an lamh eile cho chreid iad e 'n uair their no dh' innſas e dhoibh gu lean Miorbhuillean Eaglais Naomh ſa gu deireadh an t' ſaoghail, dhaindeoin gach neach a deir an atharrachadh. Agus ma chluinnas no ma chi ſiad Miorbhuille air bith air a dheanamh anns an Eaglais Chaitholach, eadhon air ſon

fein; gan mhoile gan ſtad glaoidhidh iad 'n an aghai ſan, agus their iad go eagcoirach, gur cealgoirachd nan Sagartan, no piſeog no draoitheachd air a dheanamh trid comhnadh agus cumhachd an Diabhail a 'ta 'n; agus do bhri nach feud iad an ni dh aitheadh go iomlan, their iad ris na Caitholaich, mar thuairt na Phariſaich ri Crioſd ag radh ris: gur ann trid Bhelſebub Prionnſa nan Diabhala bha eiſan ag tilgeadh amach Dhiabhalan. Is amhuil ſin deir na h ur-chreidmhaich ris na Caitholaich, ann aite gloir thoirt do Dhia an ti tha 'g an deanamh ſa.

*C.* Ciod am feim a 'ta ann Miorbhuillean chreidſin?

*F.* Tha mor fheim gan amharas, do bhri, gu bheil creidas na Miorbhuillean air a dheagh ſhuidhachadh, ag deanamh daoine go ro eagalach thaobh lathairachd Dhea agus m' a riaghluchadh lathairamhuil ſan ann a gnothacha dhaoine: ionas gu bheil an ti ſin dh' aithas Miorbhuillean go iomlan, r' a chuir ann an amharas, nach bheil e creidſin na 's mo freaſdal airid Dhea, an ni 'ſe an teud no 'n freung is laidire air am bheil a Chrioſduidhachd uile an crochadh.

*C.* Ciod bu choir dhuinne codhunadh o 'n Aithne ſo?

*F.* Tha an t' aoradh ſin, a 'ta mar fhiacha oirne thoirt do Dhia, leis an cheud Aithne ſo; bhith do ghna roimh ar ſuilan, agus ann lorg ſin, uile laan ar 'n oilirtheachd ne choiſreagadh do ghradh agus ſeirbhais dhiadhaidh Dhea; oir is i ſo dleaſdanas iomlan an duine. Tha ſinn ceangailte, cul chuir ann gnathachadh agus cleachdin ar beathai ris gach meanglan dh' Iodoil aoraidh agus ſaobh-chrabhaidh. Air an abhar ſin tilgamid amach a tigh Dhea a 'ta annine ſe gach Iodol cinn agus criodhe; agus riaghluichadh agus rioghichadh an Tigharna

Iosa Criosd, ann am buaidhan uile agus cumhachdan ar 'n anaim as eagmhais coghraidhoir air bith eile: na bithadh cuid no pairt air bith againe r' a namhadh sa, no re aon air bith deth innleachdan sa: na leigamid do aoradh sa bhith air a thruailleadh le cumasg falsaichd agus breugan.

## AN DARA H AITHNE AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an dara h Aithne?

*F.* 'Na tabhair ainm an Tigharna do Dhia ann 'diamhaoinas; oir ge b' e bheir ainm an Tigh-'arna ann diamhaoinas, cho mheas an Tigharna 'neochiontach e.'

*C.* Ciod tha air a thoirmeasgadh leis an Aithne so, 'Na tabhair ainm an Tigharna do Dhia ann diamh-'aoinas?'

*F.* Tha gach uile Mionna no Moida mhealltach, fhalsidh, obbuin, dhan agus dhiorrusgach gan fheim, air an toirmeasgadh leasa.

*C.* Ciod an gne peaccaidh tha ann am Mionnan no Moidan mealltach, falsidh, obbuin dan agus diorrusgach?

*F.* Is peaccaidh basmhor iad uile, ma 's Mionnan no Moidan toileach air an foirsmuaintuchadh iad. Do bhri gu bheilar trid leithaidin sin deth Mhionna no Mhoidan, ag gairmadh an Dia bheo chum fiadhnuis thoirt air breug no h anns an chuid is lugha mar fhiadhnuis air amharas no ni neochinntach.

*C.* Creud iad cumhnannta nan Mionnan agus Moidan laghail?

*F.* Se so iad: Firinn, chum nach ciuradh sinn onoir Dhea: Ceartas, chum agus nach deanamid dochair air ar coimhearsnach ann aon ni: Breith-

eanas, chum agus nach d' thugamid Mionnan no Moida go diamhaoin.

*C.* Ciod e abhar ceart nan Mionnan ?

*F.* 'Se abhar ceart nam Mionnan, onoir Dhea, agus ar 'n onoir fein, no maith laghail agus dion ar coimhearſnaich.

*C.* Ma bheir duine Mionn no Moid ni h eigin dheanamh a 'ta olc deth fein ; am bheil eiſan ceangailte Mhoid ſin choilionadh no a coimheadh ?

*F.* Ni bheil eiſan air chor ſam bith naſgte leaſa, ach tha e ceangailte gan a coimheadh, oir cho bhann eiceart no peaccaidh Mionn no Moid air doigh ſa bith.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh gur peaccadh Mionn no Moid dhiamhaoin no ſugraidh ?

*F.* Dearbham ſin o 'n t' ſoiſgeul far am bheil ar Tigharna 'g radh,—' Chuala ſibh gu 'n dubhradh o ' ſhean, na tabhair Mionnan eitheich ; ach deiramſe ' ribh, na tugibh Mionnan air mhodh ſa bith ('ſe ' ſin re radh gan deagh reaſun no abhar ceart) na ' tugibh air neamh, oir is ſe riogh cathair Dhea e ; ' na tugibh air an talamh e, oir is ſe ſtol a chois e ; ' na tugibh air Ieruſalem e, oir is ſe baille an riogh ' mhor e. Na tabhair do cheann fein mar Mhion- ' nan ; oir ni 'm feudar leatſe aon folt deth dhean- ' amh geal no dubh ; ach gu 'm bithadh bhar comh- ' radh ſa, ſeadh, ſeadh, ni h e, ni h e ; oir ciod ſa ' bith ni bhithas oſcionn ſo is ann o 'n olc ata e.' Matth. v. 33, 34, 35, 36, 37.'

*C.* Am bheil dearbhadh air bith eile agad air an ni ſo ?

*F.* Tha ſin agam, o N. Sheumas far am bheil eiſan fos ag radh,—' Ach roimh na uile nithe mo ' bhraithre, na deanibh Mionnan, no air neamh, no ' air an talamh, no air cretoir air bith eile : ach

'bithadh bhar comhradh feadh, feadh, cho ne, cho 'ne, air eagal gu 'n tuit fibh ann an damnadh.' N. Sheum. v. 12.

*C.* Am bheil iadfan ag peaccachadh go mor ata deanamh Mionnan go h obbuin agus go tric, air an anam, air an ceann, air an fuilan, air an cofan, air an lamhhan, air nan Naoimh, agus an ni 's maflaiche, air ainm naomh Dhea gan fuim air bith ciod tha iad ag radh no deanamh ?

*F.* Go deimhin tha iad ag peaccachadh go trom, trid leithaidin fin deth Mhionnan, agus ag ciuradh an anama fein go mor : agus is mor cothar e, nach bheil mor fgoinn no fpeis acafan do'n anama fein á 'ta gnathachadh Mionnan obbuin, agus go airid iadfan a 'ta toirt ainm an Dea naomh ann diamhaoinas, cho mhor aig gach focal a deir iad: agus le fin ata iad cionntach ann an brifeadh na h Aithne fo,—' Bithidh an duine 'ta mionnuchadh go tric 'air a lionadh le eiceart agus peaccadh, agus cho 'n 'imich an fgiurs o thigh fe.' Ecclef. xxii. 12.

*C.* Ciod eile tha air thoirmeafgadh leis an Aithne fo ?

*F.* Tha gach uile malluchaidh agus diamhaflachaidh no blafpheam air an toirmeafgadh leis an Aithne fo fos.

*C.* Creud an doigh eile air am bheil daoine peaccachadh ann aghai na h Aithne fo ?

*F.* Tha, tre brifeadh Mhoidan no Boidan no Mionnan agus Geallan laghail ; agus trid deanamh, no coimheadh Moidan agus Mionnan miolaghail.

*C.* Am bheil e mar fin na pheaccadh Moid no Gealla laghail bhrifeadh ?

*F.* Tha fin nam peaccaidh mor gan amharas Moid no Gealla laghail bhrifeadh, co acca fan do Dhia no do dhuine chuaidh an deanamh, agus am Moid

gan bhith obbuin; oir ma's ann do Dhia bha i air a deanamh, ann ſin tha Dia 'g radh ris a mhoidoir coilion do Mhoid no do Gealla do Tigharna: agus ma 's ann do dhuine bha Mhoid no 'n Gealla air a deanamh, agus iſe gan bhith obbuin, is eagcoir mhor a briſeadh agus le ſin is peaccaidh Moid laghail a bhriſeadh.

*C.* Creud is Moid no Boid ann?

*F.* Tha Gealla ſaor toileach agus faicilach air a dheanamh do Dhia chum crioch na's fearr no maith na 's moa.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh gu bheil e laghail Moid dheanamh?

*F.* O'n ſgrioptuir,—' Deanidh iad Moidan do ' Tigharna, agus coilionidh iad do Dhia no Moidan ' ſin.' Iſaias. xix. 21.

*C.* Ciod tha air orduchadh leis an Aithne ſo?

*F.* Tha ni ſo air orduchadh dhuinne, labhradh do ghna air Dia maille re mor urram agus fos air a Naoimh ſe.

*C.* Ciod bu choir dhuinne codhunadh o'n Aithne ſo?

*F.* Bu choir dhuinne do ghna coimircidh no diodeann a chuir oirne fein, feadh na time re teachd chum agus nach gnathich ſinn ainm naomh Dhea, ach le mor urram, onoir agus crabhachd. Agus thaobh gach minaomhachd air a dheagh ainm naomh ſa anns an robh ſinne cionntach gu ſo: cairamid an cionta ſin no 'n coire le deuran aithreachail, agus go fada agus tha e 'n ar comaſne, deanamid tre comhnadh grais Dhea air beatha iomlan re teachd choiſreagadh chum mor ghloir ſholaradh dha h ainm naomh Dhea.

## AN TREAS AITHNE AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an treas Aithne?

*F.* 'Cuimhnich la na Saboid choimheadh naomh. 'Sia la dean t' obair agus t' uile ſhaothair. Ach 'ſe an ſeachdo la, Saboid an Tigharna do Dhia; 'na dean aon obair anns an la ſin, thu fein, no 'do Mhac, no d' inghean, t' oglach, no do bhano-'glach, no t' ainmhide, no do choigrach a 'ta 'n 'taobh aſtigh do d' dhorſan. Oir ann ſia laan rinn Dia 'Neamh agus Talamh, an Fhairge, agus gach ni ata 'annta; agus ghabh e comhnuidh air an t' ſeachdo 'la; uime ſin, bheannuich an Tigharna la na Sa-'boid, agus naomhaich ſe e.' Exod. xx. 9. 10, 11, 12.

*C.* Cuine no cia an uair thoiſaich an t' Saboid, re bhith air a coimheadh?

*F.* O fhior chruthachadh an t' ſaoghail, oir an ſin,—'Bheannuich Dia e agus ghabh e comhnuidh 'air an la ſin o uile obairſe.' Gin. ii. 2.

*C.* Cuine no cia an uair bha 'n Aithne ſo air athnuadhachadh?

*F.* Anns an t' ſean lagh, an uair thug Dia na h Aitheanta do Mhaois air ſliabh Sinaidh ann a tairnenach agus dealanach, air an ſgriobhadh le mheoir fein, air da chlar cloiche. Exod. xx.

*C.* Carſon bha 'n t' Saboid Iudhach air atharrachadh, no air a caochladh chum Dia-domhnuich?

*F.* Do bhri gu 'n d' rugadh Crioſd, no gu 'n robh e air a bhreith air Dia-domhnuich; gu 'n d' eirich ſe air Dia-domhnuich; agus gu 'n chuir e nuas an Spiorad Naomh fos air Dia-domhnuich; obair nach bheil na 's ioſle na cruthachadh an t' ſaoghail.

*C.* Co leis bha 'n t' Saboid air atharrachadh no air a caochladh chum Dia-domhnuich?

*F.* Dh atharrachadh an t' Saboid leis na Apſtala Buachaillean agus Riaghluichoira Naoimh Eaglais Dhea, an dream a choimheadh agus chum e fos,—'Oir bha N. Eoin anns an Spiorad air la an Tigh-'narna.' Ni b' e Dia-domhnnich air atharrachadh leis an Eaglais o'n t' ſeachdo la deth t' ſeachduin, ni b' e 'n t' Saboid, gus an ceud la deth t' ſeachduin, ni 'ſe Dia-domhnuich. Taiſb. i. 19.

*C.* Cionnas dhearbhas tu, gu bheil cumhachd aige 'n Eaglais Laan Feille no ſaor agus naomh dh orduchadh?

*F.* Dearbham ſin o ghniomh ceart atharrachaidh, no caochlaidh na Saboid chum Dia-domhnuich, an t' atharrachadh a 'ta na Proteſtanaich fos ag ceadachadh. Agus air an abhar ſin, tha na Proteſtanaich, no na Ath-leaſaighoira go ciatach gaolach ag labhradh 'n an aghai fein do riread, tre coimheadh an Dia-domhnuich go tean, agus iad ag briſeadh gach La Feille agus naomh eile a dh orduich an Eaglais, amhuil mar Dhia-domhnuich; agus le ſin tha e ceart go peaccach dhoibhſe na laan naomh ſin a bhriſeadh, agus tha e dhoibh Dia-domhnuich bhriſeadh: do bhri, gu bheil iad ag cuir ann aghai 'n udharas cheudhna a dh orduich an coimheadh agus an aire le cheile.

*C.* Cia mar tha thu dearbhadh ſin?

*F.* Do bhri, trid coimheadh agus aire Dhiadomhnuich, tha ſiad ag aidmhuchadh cumhachd agus udharas na h Eaglais dh orduchadh Laan Feille agus naomh chum an coimheadh, ſeadh fuidh pheaccadh, agus tre neochoimheadh nan Laan ſin eile naomh air an orduchadh leis an Eaglais cheudhna, tha ſiad aris, tha mi 'g radh, ag aith-

eadh ann a gniomh, an cumhachd agus an t' udharas ceudhna; agus le ſo tha ſiad ag toirt annaghairaidh dhoibh fein do riread.

*C.* Ciod an dearbhadh eile a 'ta agad?

*F.* Tha dearbhadh ſo eile agam o'n ſgrioptuir, far am bheil ſinn ag leabhadh, gu 'n robh Crioſd fein a lathair, agus gu 'n do choimheadh e feiſd choiſreagaidh na Teampuil ann Ieruſalem, eadhon am feiſd ſin dh orduich Iudas Macchabeus,—' Agus ' bha feiſd cuimhne coiſreagaidh na Teampuil ann ' Ieruſalem.—Agus bha Ioſa 'g imachd ſan Teampul ' am porſa Soloim.' N. Eoin. x. 12.—Aris, ' Agus ' dh orduich Iudas Macchabeus, agus a braithre a- ' gus Eaglais coitchion Iſraeil gu coimhtadh la ' coiſreagaidh na h Altair 'n an aman fein, o ' bhlianadh gu blianadh am feadh ochd Laan, o'n ' chuigo la fichadh deth mhios Caſleu maille re mor ' ghairdeachas agus aoibhneas.' Mach. iv. 59.

*C.* Ciod an t' ordugh a 'ta agad o Dhia airſon geill agus umhlachd do 'n Eaglais ann an nithe deth naduir ſo?

*F.* Tha gan amharas ordugh againe o Dhia fein airſon geill agus umhlachd thoirt do 'n Eaglais, mar tha ſinn ag leabhadh 'n a fhocail fein—' Gu 'n ſhiu- ' bhail (N. Pol) tre Shiria agus Cilicia ag daingna- ' chadh nan Eaglaiſan, agus ag orduchadh dhoibhſe ' Aitheantan nan Apſtail agus nan Seanoiran choimh- ' eadh.' Agus o N. Lucais—' Ge b' e dh eiſdas ' ribh ſe eiſdidh ſe riumſa. Agus ge b' e dhiultas ' le taire ſibhſe, ata e 'g am dhiultas ſa, agus an ' neach dhiultas miſe, a 'ta e diultadh an ti chuir ' uaidhe miſe.' Gniomh. xv. 40, 41. N. Luc. x. 16.

*C.* Am feud Prionnſana ſaoghalta no aimſirail, agus an tuath no neochleiraich Laan naomh no Feille dheanamh?

*F.* Le h aontuchadh, no gean-maith agus dearbhadh na h Eaglais dfheudadh iad; air achd eile cho 'n fheud iad, do bhri, gur gniomh comais dlighe ſpioradail ſin.

*C.* Ciod chrioch tha aige an Eaglais ann an orduchadh Laan naomh no Feille.

*F.* 'Se 's crioch d' iſe 'n an orduchadh ſa, fas no cinnachdin graidh Dhea agus crabhaidh ann a cuimhnachan nan ſocharan airid fhuairar o Dhia go tric.

*C.* Ma 's Aithne h Eaglais coimheadh an Dia-domhnuich, carſon ata e air a aireamh ann ſan Deich-bhrighe, an ni 'ſiad Aitheantan Dhea, agus lagh an naduir?

*F.* Do bhri, gu bheil a briogh no chuid is airde dhi, 'ſe ſin re radh, gu bithadh aon la air a chuir gu taobh airſon ſeirbhais Dhea, tha mi 'g radh do reir ordugh diadhaidh agus lagh an naduir. Ge gur Aithne agus ordugh Eaglais cotharachadh amach Dhia-domhnuich na 's fearre na Diſarthuirne.

*C.* Nach do dhaingnaich Crioſd an Aithne ſo—'Cuimhnich la na Saboid choimheadh naomh;' an uair dhaingnaich ſe a chuid eile dhiubh?

*F.* Dhaingnaich ſe gan amharas go fhad agus bhuinas i do lagh an naduir: ach cho do dhaingnaich ſe i, mar bhuin i do lagh dheaſghnathach nan Iudhach, agus air a ceangaladh re Diſarthuirne; agus air an abhar ſin, cho 'n bheil ſinne ceangailte anois Diſarthuirne choimheadh, ach Dia-domhnuich agus Laan naomh eile air an orduchadh leis an Eaglais.

*C.* Carſon mar ſin guidham ort?

*F.* Do bhri, gu 'm b' e la h airid ſin Diſarthuirne ordugh laigh dheaſghnathaich nan Iudhach, a bha air a chuir air chul agus a ſguir ſe cheangaladh ann deidh bas Chrioſd.

*C.* Co ris ata ſinn air ar ceangaladh leis an Aithne ſo ?

*F.* Tha ſinn ceangailte ri Dia-domhnuich agus Laan naomh eile chaitheadh ann an urnuidh agus ſeirbhais dhiadhaidh Dhea.

*C.* Ciod am modh no ſlighe is fearre chum Dia-domhnuich a naomhachadh ?

*F.* Trid eiſdachd Aifrionn naomh, aidmhuchadh ar peaccaidh ne, communachadh, ag eiſdachd ſearmoin no teagaſg, agus tre leabhadh leabhara maith agus crabhach.

*C.* Creud a 'ta air a thoirmeaſgadh leis an Aithne ſo ?

*F.* Tha gach uile gnathachd minaomh agus gach uile ſaothair no obair no gniomh thuaraſdalach no dhiomeaſach air an toirmeaſgadh innte : ach cho 'n bheil obair na eigin agus na trocair air a toirmeaſgadh air an la ſo, mar ata deaſachadh agus lamhachadh loin no beith, friothealadh no riaruchadh ſpreidh no 'r n eallach. No leithaidin ſin do nithe bhuinas re diadhachd no crabhachd agus obair na trocair.

*C.* Co iadſan a 'ta briſeadh na h Aithne ſo ?

*F.* Iadſan uile tha gan fheim gan eigeantas air bith, ag caitheadh a chuid is moa agus is fearre de' Dhia-domhnuich ann a ſaothair agus obair thuaraſdalach agus dhiomeaſach.

*C.* Cionnas eile tha Dia-domhnuich air a mhinaomhachadh le ſluagh ?

*F.* Tre caitheadh na maddin uile ann laidheadh, no leiſge lundach ann a leaba, no le 'r ſgeadachadh agus ar deaſachadh diamhaoin fein, trid an caillar go tric an t' ſeirbhais dhiadha, an uair dfheudtadh iad a h eiſdachd. No tre caitheadh chuid no phairt is moa deth la naomh ſo ann oladh, ann imirt, ann

cluith, ann damhſadh, agus ann leithaidin ſin deth nithe ſuarach.

*C.* Am bheil anois ni ſam bith anns a cheud chlar ſo deth laigh, dodheanta dhuinne re choimheadh agus re choilionadh?

*F.* Ni bheil gan amharas aon ni dodheanta dhuinn' anns a cheud chlar ſo deth laigh. Oir cho 'n fheud ni air bith, bhith na 's furaſda agus na 's taitnaiche do fhior ghraidhoir Dhea, na na nithe ſin uile, a 'ta air an orduchadh anns a chlar ſo, araon an deanamh agus an coilionadh go ſuilbhir maille re cuideachadh agus comhnadh graſmhor Dhea.

*C.* Creud an reaſun dfheudas freagaradh airſon dearmad no fagail amach pairt no cuid mhor de 'n earrunn theagaiſg ſo, an uair dh ath-ſgriobhas ſinne na h Aitheanta chum ar leabhara cheiſduichean beaga no ath-gairrid?

*F.* Tha leithaidin ſin deth leabhara, air dhoibh bhith air an cumadh go ſonruighte airſon feim an t' ſluaigh aineolaich, air an aith-ghearradh le Buachaillean na Eaglais, chum an ordugh no 'n ſlighe ſin is gearre agus is furaiſde do chlainne thogail, ag aontuchadh ann ſo go ro ghlioc, chum meomhaira lag, agus comaſa no tuigſe ioſle an t' ſluaigh. Agus air an abhar ſin, cho 'n fheud an Eaglais bhith air a ditheadh, no caſaid a dheanamh urre, leis an ſgaile is lugha deth thruailleadh no dhearmaid aoin phairt deth Aitheanta no dheth fhocail Dea, o nach bheil aon ſioladh no litir air a dhearmadh no air a fhagail amach ann aon Bhibal air bith Chaitholach. Agus uime ſin, co acca bhithas an ceud Aithne air a rainnadh gu dias, agus an dias dheirionach air an cuir 'n an aon Aithne, mar a 'ta na Proteſtanaich ag deanamh, no gu rainnadh an Aithne dheirionach acaſan 'n a dias, agus fos gu cuireadh a cheud da h

Aithne acasan ann aon Aithne, mar tha na Caitholaich ag deanamh, ni bheil mor bhriogh ann, air da na deich Aitheanta bhith air an cumhail annta le cheile, no air da mhodh.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o 'n Aithne so, is deironaich' annsan cheud chlar ?

*F.* Is coir dhuinn' ar gnothachd airid dheanamh deth, gu 'n d thugadh sinn do Dhia, an ni sin bhuinas do Dhia, tre seirbhais iomchuidh agus ceart dheanamh dh' asan air a la fein, agus bheir an diochall so d' ar 'n ionnsuidh ne, agus dh ionnsuidh ar muintir san, a bheannachadh sa, agus bithidh naomhachadh a la sa, mar achd agus mar slighe cumhachdach chum sinne fein a naomhachadh mar an ceudhna.

## *An dara Clar deth an Lagh.*

## AN CEATHRO AITHNE AIR A MINUCHADH.

*C.* CREUD i an ceathro h Aithne ?

*F.* Is i an ceathro h Aithne,—' Thoir onoir ' do t' Athair agus do t' Mhathair : chum gu ' sineadh do laan air an talamh a bheir an Tigharna ' do Dhia dhuit.' Exod. x2. 12.

*C.* Ciod ata air orduchadh dhuinne leis an Aithne so,—' Tabhair onoir do t' Athair agus, do d' ' Mhathair, &c.'

*F.* Ata e air orduchadh dhuinne leis an Aithne so, gradh agus mor urram thoirt d' ar Paranta ne : agus fuasgaladh thoirt dhoibse 'n am feim agus 'n an eigeantas sa.

*C.* Carson bu choir dhuinne gradh thoirt dhoibhse?

*F.* Do bhri, gur iadsan, fuidh Dhia, ard no priomh abhar araon ar beathaidh agus ar bith ;

cho 'n e 'mhain gu bheil iadſan 'g ar toirt chum an t' ſaoghal le mor phian agus bronn ; ach fos 'g ar togail ſuas ne le mor gradh, ſaothair, agus curam.

*C.* Cionnas tha ſinne ceangailte urram agus onoir thoirt dhoibhſe ?

*F.* Tha ſinne ceangailte urram agus onoir thoirt d' ar Paranta ne, cho 'n e 'mhain aſteach 'n ar criodheacha ne, ach o 'n leath amuigh araon ann ar giulan agus iomchar ne.

*C.* Carſon bu choir dhuinne gheilleadh, agus bhith umhal d' ar Paranta ne ?

*F.* Do bhri, gur iadſan, luchd ionaid Dhea, o bheil ag teachd gach Athairachd air neamh agus air talamh, araon chum ar treoruchadh, ar ſeoladh, ar 'n aoladh, ar teagaſgadh, ar ceartuchadh, agus ar ſmachduchadh ne.

*C.* Creud nan nithe anns am bheil ſinne ceangailte gheilleadh d' ar Paranta ne ?

*F.* Tha ſinne ceangailte geill thoirt dhoibhſe anns gach uile ni, nach bheil peaccach, do reir ſin, —' A chlann bithibh umhal d' ar Parantan anns na ' uile nithe : oir ata ſo taitnach do 'n Tigharna.' Aris,—' Thoir onoir do 't Athair agus do t' Mha- ' thair : oir is i ſo cheud Aithne le gealla : chum gu ' bith rath ort, agus gu 'm bith tu fada ſhaoghal- ' ach air an talamh.' Epheſ. vi. 2. Col. iii. 20.

*C.* Ciod tha mar fhiachan air na Paranta dheanamh do 'n clainne ſe ?

*F.* Tha iadſan ceangailte an clann a theagaſgadh o'n oige ann gradh agus ſeirbhais Dea, agus go ſonruighte ann am puinc airid na creideimh, leo fein, ma dfheudas iad, mar feud iad, tha iad ceangailte thoirt fanear, gu 'm bith ſo air a dheanamh leoſan a dfheudas ſin dheanamh ; agus chum na crioch ſo, thoirt fos fanear ann clann chuir dh ionnſuidh an

teagasg chriosduidh o 'n oige sa: tuile eile tha mar fhiachan orra, gan an clann bhrosnachadh chum feirge no mionnan, agus gan droch eisamlair thoirt dhoibhse ann aon ni.

*C.* Cionnas dhearbhas tu sin?

*F.* Dearbham sin o fhocal Dea far am bheil sinn ag leabhadh mu dhleasdanasa nam Paranta thaobh an cuid clainne,—' Athaira na brosnichibh bhar ' clann chum feirge; ach togibh suas iad ann oilean; ' agus ann teagasg an Tigharna.—Aris, ' Athaira na ' brosnichibh bhar clann chum feirge; air eagal gu ' caill iadsan am misneach.' Col. iii. 21. Ephes. vi. 4.

*C.* Ciod an ni tha air thoirmeasgadh leis an Aithne so?

*F.* Tha gach uile geiradh no searbhas focail no bhriathara, gach ceannlaidirachd, no ragmhuinalachd, agus easumhlachd do Pharantan air an toirmeasgadh leis an Aithne so.

*C.* Creud e duais no tuarasdal na Clainne dhleasdanach no dhualach do Pharanta?

*F.* 'Se 's duais dhoibhse beatha fhad agus shona, agus deagh chlann, ma phosas iad, agus bas maith ann lorg sin.

*C.* Cionnas dhearbhas tusa, gur e sin is duais do 'n chlann dhualach, ata freagarach, umhal agus urramach do 'm Paranta sa?

*F.* O 'n sgrioptuir naomh, far am bheil sinn ag leabhadh mu bheannachda na clainne sin a 'ta umhal freagarach do 'm Paranta san,—' Thoir onoir do ' t' Athair an gniomh agus ann am focal, chum gu ' 'n d' thigeadh beannachadh ort uaidhesan, agus ' gu 'm fanadh a bheannachadh san anns an crioch ' dheirionach, oir daingnichidh beannachadh an ' Athair tighean (no arosa) na Clainne: ach foi' reamhichidh malluchd na Mathair anios am

' bunachar. A Mhic cum ſuas ſean aois a t' Athair ' ſa, agus na cuir doilgheas air 'n a bheatha ſa, a- ' gus ma dfhaillichas a thuigſe e, gabh foighidin ' leis, agus na dean taircuiſne air, an uair a 'ta ' thuſa ann treine do neart. Agus ann a ſirintachd ' togar thuſa ſuas, agus cuimhnichar thuſa ann ' la t' amhghair agus do bhroinn : agus leaghidh do ' pheaccaidh ſan air falbh amhuil, reothadh (no ' cirdhre) ann aimſir theth.'—Agus aris, ' An ti dh ' onorichas Athair ſa, bithidh gairdheachas aige 'n ' a chlann fein : agus eiſdar e ann an la h urnuidh ' ſan. An ti dh onorichas Athair ſa, meallidh e ' beatha fhada, &c.—' An ti air am bheil eagal an ' Tigharna, tha eiſan ag toirt onoir do Pharanta ' ſan, agus ni eiſan ſeirbhais dhoibhſe, mar dh' a ' Mhaiſdairan a thug chum an t' ſaoghal e.' Eccleſ. 3.

*C.* Creud is tuaraſdal do chlann neodhleaſdanach no neodhualach do 'm Paranta ſa ?

*F.* 'Se 's duais dhoibh go ro thric beatha ghairrid pheaccach, le bas obbuin ainaimſirail 'n a cuideachd ſa : mar fhiadhnuis air ſo eiſamlair bronach Abſoloin. 2 Riogh. no Samuel. xviii. 14.

*C.* Creud an dearbhadh tha air ſo thaobh clann eaſumhal.

*F.* Tha 'n dearbhadh ſo, o 'n ſgrioptuir am meaſg moran eile,—' An t' ſuil ata deanamh tair- ' cuiſne (no fanoid) air Athair ſe, agus a 'ta dean- ' amh taircuiſne air ſaothair a Mhathair ſa 'n a ghiu- ' lan ſa, gu creimadh fichachan na creugan amach ' i agus gu 'n itheadh macraidh (no h oganan) nan ' Iolair ſuas i.' Seanraidh. iii. 17.

*C.* Ciod is ciall do 'n fhocal, Athair ?

*F.* Tha e cialluchadh, cho 'n e 'mhain ar Paranta corporra ; ach fos ar 'n Athaira ſpioradalta, agus gach uile Uachdarana dligheach eile.

*C.* Ciod tha mar fhiachan oirne thoirt dhoibhſe?

*F.* Tha ſe mar fhiachan oirne, gradh, urram umhlachd, agus teachd-antir thoirt dhoibhſe.

*C.* Carſon bu choir dhuinne gradh thoirt dhoibhſe?

*F.* Do bhri, gur iadſan Athairan agus Biadhtoiran ar 'n anamaſa; agus fuidh Dhia, is iad abharan innealach ar 'n uile mhaith ſpioradail,—' Oir ann ' Ioſa Crioſd ghin miſe ſibh trid an t' ſoiſgeul.' 1. Cor. iv. 14.

*C.* Carſon bu choir dhuinne urram thoirt dhoibh?

*F.* Do bhri, gur iad unghte an Tigharna, agus gu bheil iad ag taiſbeunadh amach pearſa Chrioſd air talamh.

*C.* Carſon bu choir dhuinne bhith umhal dhoibhſe?

*F.* Do bhri, gu'n d' orduich Dia iadſan chum bhith nam Buachaillean ſpioradail againe, chum bhith nan Treoruichoiran agus nan Riaghluichoiran againe.

*C.* Creud an ni anns am bheil ſinne ceangailte bhith umhal dhoibhſe?

*F.* Tha ſinn ceangailte bhith umhal anns gach ni bhuinas re creideamh, teagaſg agus riaghluchadh ar 'n anama ne.

*C.* Am bheil onoir air bith mhor dligheach do na Sagartan, agus Athaira ſpioradail?

*F.* Tha mor onoir dligheach dhoibhſe do reir raidh N. Phoil,—' Meaſar gur fiu na Sagartan a' ' riaghluichas go maith, onoir dhu-builte go airid ' iadſan a 'ta ſaothreachadh ann ſan fhocal agus ann ' a teagaſg. Oir deir an ſgrioptuir, na ceangail ' beul an daimh a 'ta bualadh an arbhair. Oir 's ' fiu an t' oibriche a thuaraſdal. Na gabh caſaid ' ann aghai Sagart, ach le dias no triuir dfhiadh-

'nuiſan.' Faic o ſo cia mor an t' urram bu choir bhith aige an t' ſluagh do na Sagartan, agus ſin trid ordugh Dhea. 1. Tim. 17, 18, 19.

*C.* Am bheil dearbhadh eile agad ſa air ſo h o'n ſgrioptuir naomh?

*F.* Tha ſin agam,—'Bithadh eagal an Tigharna 'ort ann t' uile h anam, agus naomhich a Shagarta 'ſa le t' uile neart; gradhich an ti do rinn thu, 'agus na treig a Mhiniſdaira ſa: thoir onoir do 'Dhia le t' uile anam, agus thoir onoir do na 'Sagarta.' Eccleſ. vii. Agus 'ſe ſo am fior reaſun air ſin.

Oir ma 's e, gu bheil gradh, onoir agus umhlachd dligheach d' ar Paranta feoilmhor, cia mor na 's moa na ſin tha e dligheach d' ar Paranta ſpioradail. Oir mhead agus an t' anam oſcionn a chuirp, go fhada re ſin tha onoir dligheach d' ar Parantan ſpioradail. Agus aris; ma leanas onoir cumhachd, ni bheil cumhachd ann is airde na cumhachd nan Sagartan air talamh, aige am bheil cumhachd o Chrioſd, chum geatean Neimh dhunadh agus fhoſgaladh, agus fos cumhachd ſuſbuin no brigh an arain, agus an fhion chaochlacadh gu Corp agus Fuil Chrioſd, is mor le ſin onoir nan Sagarta thaobh an cumhachd ſan. Oſbar ni bheil onoir dligheach do aon neach, go mor agus do na Sagartan a 'ta taiſbeunadh amach no pearſuighadh Chrioſd fein, ionas gu bheil an ti ni taircuiſne orraſan ag deanamh taircuiſne air Crioſd fein; an ti dfheuchas eaſonoir dhoibhſe tha e toirt eaſonoir do Chrioſd fein; agus an ti nach eiſd riuſan, tha ſe diultadh eaſdachd thoirt do Crioſd: ionas agus gur e bhith deanamh taircuiſn 'orraſan, toiſach na neodhiadhachd agus na uabhair.

*C.* Creud an t' achd no modh air am feud ſinne

peaccachadh ann aghai nan Sagartan agus Athreacha ſpioradalta ?

*F.* Le bhith eaſumhal dhoibhſe no le bhith 'g am maſluchadh, no creidſin iomraidh na droch ſgeul ſgannulach 'n an aghai ſan, air ſgeul beoil amhain, no air teiſdas neochomaſach, no gan fhiadhnuiſa dhireach.

*C.* Creud an teiſdas is leoir ann aghai Sagart air bith ?

*F.* Innſidh mi ſin dhuit o bheul N. Phoil,—' Na ' gabh caſaid ann aghai Sagart, ach le dias no triuir ' d' fhiadhnuiſa (deirſe N. Pol.) ſparram ort ann ' fiadhnuis Dea, agus an Tigharna Ioſa Crioſd, agus ' nan Aingil thaoghte gu 'n coimheadh thuſa na nithe ' ſo, gan aon a chuir roimh neach eile, agus gan ' ni air bith bhith air a dheanamh le claon bhreith.' 1. Tim. v. 19, 21.

*C.* Am bheil e h iomchuidh beannachadh nan Sagarta dh iarreadh ?

*F.* Tha ſin maith re dheanamh, do bhri, gu bheil iad ag beannachadh ann ainm, agus ann a pearſa Chrioſd ar Tigharna ne.

*C.* Creud an coduchadh a 'ta agad air ſin ?

*F.* Tha dearbhadh ſo h agam, air tus, o'n t-ſoiſgeul, far am bheil ſinn ag leabhadh,—' Air do ' Chrioſd a lamhan a chuir air clann ; gu 'n bheannuich ſe iad.' N. Marc. x. 16.

An dara aite ; o eiſamlair Mhelchiſedic ag beannachadh Abraham, air am bheil N. Pol ag radh,— ' Agus gu 'n agadh ſam bith, bheannuichar an ti a's ' lugha leis an ti a's fearre.' Eabh. vii. 7.

*C.* Creud an ſgrioptuir a 'ta agad air ſon umhlachd do na Sagartan ?

*F.* Tha ordugh againe airſon ſin o Dhia fein,— ' Bithibh umhal d' ar Riaghluichoira ſe (no bhar

'cinniuil ſe), agus geillibh dhoibhſan oir tha iad re 'faire air bhar 'n anama ſe mar mhuintir, d' an eigin 'cunntas thoirt uathaſa mu 'r 'n anama ſe.' Agus anns an t' ſean lagh bha eaſumhlachd do 'n t' Sagart air a pheanaſadh le bas trid ordugh Dhea fein,—'Agus 'an duine dheanas go eaſurramach agus nach eiſd 'ris an t' Sagart a 'ta ſeaſamh ann ſin ag miniſdral-'achadh ann lathair an Tigharna do Dhia ſa, no 'ris am bhreithamh, fulingidh an duine ſin bas. A-'gus cuiridh tuſa an t' olc air falbh o Iſraeil, agus 'cluinidh am Pobal uile agus bithidh eagal or-'raſan, agus ni dean iad go dan ni 's mo.' Deut. xvii. 12, 13. Eabh. iii. 17.

*C.* Creud anns am bheil ſinne ceangailte fuidh pheaccadh, bhith umhal do Phrionnſana, Riogh-an aimſirail agus do Riaghluichoira bhailte mhoir, agus Shiurramachda?

*F.* Tha ſinne ceangailte go deimhin fuidh pheac-cadh, bhith umhal dhoibhſin, anns gach ni nach bheil na pheaccadh, agus anns gach ni aige am bheil buintin re maith agus ſioth-chaint coitchionta na rioghachd no 'n tir ſam bheil ſinn.

*C.* Cia mar dhearbhas tu ſin?

*F.* Dhearbham ſin, o'n ſgrioptuir naomh,—'Bith-'adh gach anam umhal do h Ard-chumhachdan: oir 'cho 'n bheil cumhachd ann, ach o Dhia, agus 'na cumhachdan a 'ta ann, is ann o Dhia a dh 'orduchadh iad: agus air an abhar ſin, co ſam bith 'chuiras ann aghai a chumhachd a 'ta ſe cuir 'ann aghai orduigh Dhea, agus iadſan chuiras 'n 'aghai h orduigh Dhea, gheibh iad damnadh dhoibh 'fein. Aris, o N. Pheadar,—Uime ſin, bithibh 'ſa, umhal do gach uile ordugh dhaoine airſon an 'Tigharna, ma 's ann do 'n Riogh, mar an ti is 'airde inmhe no do Riaghluichoira, mar do 'n

'mhuintir a chuireadh uaidhe chum dioghaltas 'dheanamh air luchd an uilc, agus chum cliu 'dhoibhſan a ni maith.' 1. Peadar. ii. 13, 14. Rom. xiii. 1.

*C.* Ciod ma dh ordichas Rioghan agus Riaghluichoira dhuinne peaccadh a dheanamh no ni do riread ann aghai ar coguis ne?

*F.* Ann ſin 's eigin dhuinn' am freagaradh no 'g radh riu maille ris na h Apſtail,—' Is coir Dia fhreagaradh roimh dhaoine.

*C.* Creud anns am bheil Seirbhaiſaich ceangailte chum bhith umhal do 'm Maiſdaira ſe?

*F.* Tha iad ceangailte bhith umhal anns gach uile nithe nach bheil na pheaccadh agus fos bhith dilis anns gach ni aige bheil buintin r' an curam ſa.

*C.* Cionnas dhearbhas tu ſin?

*F.* Dearbham ſin o'n ſgrioptuir,—' A Sheirbhaiſaich bithibh umhal d' ar Maiſdairan a reir na 'feoila anns na uile nithe, ni ann le ſeirbhais ſul 'mar an droing a 'ta toileachadh dhaoine, ach am 'ſimplidhachd agus treimh-dhiras criodhe, ann an 'eagal Dea.' Col. iii. 22.

*C.* Cionnas tha Seirbhaiſaich ag peaccachadh ann aghai 'm Maiſdaira ſa?

*F.* Tre dearmaid an ordugha ſan, tre gaoideadh no creachadh am maoin ſan, agus tre caitheadh an aimſir go leiſg.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o 'n Aithne ſo,—Thoir onoir do t' Athair agus do t' Mhathair?

*F.* Tha gach aon againe fa leath ceangailte ar dleaſdanas dligheach choilionadh, agus is e ſo an ni is coir do gach neach dheanamh, co accais Clann, no Paranta, no Iochdarana, no Uachdarana ſinn a reir ar ſdaid agus inmhe anns na ſhuidhaich agus dh aitaich Dia ſinne ſan t'ſaoghal ſo. Na rachamid thareis

air an ni ſo go eatrom ann a ceaſnachadh ar coguis ne, mar ata moran ag deanamh go bronach 'g am breugadh fein, no deanamh ſotal le tearuintachd falſidh, am feadh ata iad ag caitheadh am beatha uile agus ag baſachadh ann a dearmad antoilol nan dleaſdanaſa mhoir dhaimhail ſo.

## AN CUIGO H AITHNE AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an cuigo h Aithne ?

*F.* Is i an cuigo Aithne—' Na dean Marbhadh.'

*C.* Ciod tha air a thoirmeaſgadh leis an Aithne ſo,—' Na dean Marbhadh ?'

*F.* Tha gach uile mort, dortadh eagcoirach fola, comhracadh no gleicadh, agus gach uile eaſarda, ſtrith, agus trodan ſalach, air an toirmeaſgadh leis an Aithne ſo.

*C.* Nach bheil e laghail Marbhadh dheanamh ann cuis air bith ?

*F.* Tha e laghail Marbhadh dheanamh ann cogadh no cath ceart agus laghail, no 'n uair ata 'n ceartas folluiſach ag iarreadh ſin—' Oir ni bheil an riagh-' luichoir ag giulanadh a chlaidhamh gan abhar.' Rom. xiii. 4. Agus tha e laghail fos ann dion neo-lochdach fein, no 'n dion beathaidh neochiontaich an coimhearſnaich ne, ann aghai fear ionnſuigh no ſgrioſadair ar beatha fein, no beathaidh ar coimh-earſnaich ne.

*C.* Am bheil e laghail Comhlan no Combrac dias a dheanamh le lannan no le dagan, ag ſuidhachadh aite agus am ſonruighte airſon an Comhlan ſa choi-lionadh, airſon ſochair no tairbhe uaignach, no air ſon onoir ghaothol ?

*F.* Cho 'n bheil ſin laghail air achd ſam bith ;

oir thoirmisg an Eaglais so fuidh ascaoin Eaglais: agus iadsan a 'ta basachadh ann a Comhlana, ni feud iad adhlacadh criosduidh fhaotin, no urnuidh dbeanamh air an son leis an Eaglais.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh, gu bheil gach Comhracadh, gach Easarda, gach Trodan, agus gach Coistrith miolaghail?

*F.* Dearbham sin o 'n t' soisgeul, far bheil sinn ag leabhadh mu thoirmeasg nan nithe sin—' Chuala ' sibh; gu 'n dubhradh o shean, suil airson sul, ' agus siacail airson siacla: ach deiramse ribh (deirse ' Criosd) na cuiribh ann aghaidh an uile; ach co ' sam bith an neach bhuailas thusa air do ghial deas ' iompich thusa chuge an gial eile mar an ceudhna.' N. Matth. v. 38, 39.

*C.* Ciod eile tha air a thoirmeasgadh leis au Aithne so?

*F.* Tha dh iarreadh no bhith toilachadh no runachadh ar bas fein, no bas duine eile o mhiofhoighidin, fulangas no pais air bith, air an toirmeasgadh leis an Aithne so; no fos thoirt air bean ri clann no torrach failnuchadh no sgaradh ri clann; agus tha osbar gach uile gne dioghaltais air a thoirmeasgadh leasa.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o 'n Aithne so,—Na dean Marbhadh?

*F.* Is coir dhuinne ma 's maith leinne sinn fein choimheadh fada o chionta moirt, gach smuainte aige ain bheil daimh no sinadh ri miorun agus dioghaltas fhogaradh fada o 'r 'n anam agus ar 'n inntinn; agus uime sin, foghlumid o theagasg agus gnathachadh ar Slanuighoir gradhach gach dochair fhulangadh ann ar pearsa, ann ar 'n onoir, agus ann ar maoin saoghalta, na 's luaithe na le sirreadh dioghaltas, ar 'n anama fein a chuir ann doruinn no cunntart tre caill no dioth hea agus a ghras sa.

## AN SIAO H AITHNE AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an ſiao h Aithne?

*F.* Is i an ſiao h Aithne—'Na dean Adhaltranas.'

*C.* Ciod tha air a thoirmeaſgadh leis an Aithne ſo,—Na dean Adhaltranas?

*F.* Tha gach uile peaccadh feolmhor no colgha ri bean duine eile, no ri fear bean eile, agus go airid Adhaltranas; agus tha fos ſtriopachas no druis, fein thruaillaghadh, agus feolmhorachd air an toirmeaſgadh leis ann Aithne ſo.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh, gur peaccaidh baſmhor Striopachas, agus fein Thruaillaghadh?

*F.* Dearbham ſin o 'n ſgrioptuir,—' Uime ſin, ' (deirſe N. Pol) marbhibh bhar buill a 'ta air an ' talamh. Striopachas neoghlanas, fon collaidh ' ainmhianna, agus ſannt, ni a 'ſe ſeirbhais iodoil ' aoraidh: oir is ſan airſon nan nithe ſo tha feirge ' Dhea ag teachd air clainne na dio-chreidmhachd ' (no eaſumhlachd).' Col. iii. 5, 6.

*C.* Ciod an ſdaid no achd ann ſam feud, no gu bheil e laghail do dhuine a bhean phoſda chuir air falbh uaidhe?

*F.* Ann a ſdaid no cor Adhaltranas ſhoilleir amhain.

*C.* Am feud eiſan a bhean phoſda a chuir mar ſo air falbh uaidhe, agus bean eile phoſadh re a beatha ſa a chuirar air falbh.

*F.* Cho 'n feud e air chor ſam bith; oir tha ar Tigharna Ioſa Crioſd ag radh,—' Oir co ſam bith ' neach chuiras air falbh a bhean fein, agus phoſas ' bean eile, ata ſe deanamh Adhaltranas: agus ma ' chuiras bean air falbh a fear fein, agus ma bhithas ' i air a poſadh ri fear eile, ata iſe dheanamh Adhal' tranas.'

Agus aris; o N. Lucais,—‘ Gach uile neach a ‘ chuiras uaidhe a bhean, agus phosas bean eile, ata ‘ se deanamh Adhaltranas; agus ge b ’e neach pho- ‘ sas am bhean a chuireadh air falbh o a fear fein, ‘ ata se deanamh Adhaltranas.’ Luc. xvi. 18. N. Marc. x. 11.

*C.* Carson ata Adhaltranas na peaccadh moran na ’s moa na ’s striopachas no druis?

*F.* Do bhri, gu bheil Adhaltranas na eagcoir agus na mhiochothrom moran na ’s moa, d’ ar coimhears- nach neochiontach, agus fos na thaire mhor do Shacramaid am phosaidh.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh nach feud bean, a chuirar mar so air falbh uaidhe fear posda sa, fear eile phosadh re beatha a h fir fein?

*F.* Dearbham sin go furasd’ o ’n sgrioptuir naomh, —‘ Agus dhoibhsin a ’ta posda, aithnam, giodh- ‘ eadh ni e mise, ach an Tigharna, gan a bhean ‘ a dhealachadh r’ a fear. Ach ma dhealichas i ‘ fanadh i gan phosadh. Tha bhean ceangailte ‘ ris an lagh re na h uine a ’s beo d’ a fear; ach ma ‘ gheibh a fear bas ata ise saor gu posadh re aon ‘ neach a ’s toil leasa, amhain anns an Tigharna.’ 1 Cor vii. 10, 11, 39.

*C.* Ciod eile tha air a thoirmeasgadh anns an Aithne so—‘ Na dean Adhaltranas?’

*F.* Tha druis no meirdreachas, ainmhiann, peac- cadh colgha, naomh-ghaoid, agus am peaccadh ann aghai an naduir, air an toirmeasgadh fos leis an Aithne so.

*C.* Carson tha ainmhiann no druis agus strio- pachas fuathmhor agus graineal an lathair Dhea?

*F.* Do bhri, gu bheil sin ag truailleadh agus ag salachadh annine san iomhaigh Dhea, agus teampul an Spioraid Naoimh.

*C.* Ciod tuille tha air a thoirmeasgadh leis an Aithne so ?

*F.* Tha gach uile buintin no beanachd miogheamnuidh no neoghlan oirne fein no air sluagh eile, maille ris gach tlachd agus saimh ann a smuaintin druisamhuil no ainmhiannach agus pogan miogheamnuidh.

*C.* Ciod is duais no 's tuarasdal do dhruis ainmhiann agus striopachas no leithaidin sin deth peaccaidh fuathmhor agus graineal ?

*F.* 'Se 's duais dhoibh bas agus damnadh siorruidh,—' Na meallar sibh: cho sealbhich luchd ' striopachais no luchd Adhaltranais, no luchd mac-' nuis: (se sin iadsan a 'ta 'g an truailleadh fein le ' truaillaghadh toileach) no na daoine a 'ta cion-' tach do neoghlanas mionadurra, rioghachd Dea ' go brath.' 1. Cor. vi. 9.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o 'n Aithne so ?

*F.* Codhunamid, ma mhiannuichas sinne pairt no cuid go brath bhith againe ann Criosd agus ann a oighreachd san, araon ar 'n anaman agus ar cuirp sa choimheadh glan o gach uile truailleadh ainmhiann agus druis: agus chum so dheanamh, seachnamid uair agus cionfath am pheaccaidh ghraineal so agus guidhamid gu 'n saoradh Dia sinn uaidhe agus gu 'n cruthichadh e annine criodhe glan agus gu 'n athnuadhichadh se annine spiorad ceart.

## AN SEACHDO H AITHNE AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an seachdo h Aithne ?

*F.* Is i an seachdo h Aithne,—' Na dean Gaoid.'

*C.* Ciod tha air a thoirmeafgadh leis an Aithne fo?

*F.* Tha gach uile glacal air falbh, no coimheadh eagcoirach an ni fin bhuinas do dhuine eile.

*C.* Cia lion gne no feorfa Gaoid agus mearle a 'ta h ann?

*F.* Tha tri ghnean no fheorfan ann; eadhon, Gaoid fimplidh; an ni is e glacal air falbh eignach an ni fin a bhuinas do neach eile. Spuilin: an ni is e glacal fiochmhor no fhoirneartach fholluifach air falbh, no a choimheadh dhaindeoin, an ni fin a bhuinas do dhuine eile; agus Naomh-ghaoid, an ni is e gaoidadh nithe naomha, no mach as aitean naomha, mar amach as na h Eaglaifa no ionada coifreaghte eile do Dhia agus a fheirbhais fa.

*C.* Cia an uair tha Gaoid agus mearle nam pheaccaidh bafmhor.

*F.* Tha an uair ata an ni air a ghaoidadh luachmhor, agus ag deanamh dochan agus gortughadh trom agus comharaichte air ar coimhearfnach.

*C.* Cionnas dhearbhas tu fin?

*F.* Dearbham fin o 'n fgrioptuir, far am bheil finn ag leabhadh,—' Nach fealbhich luchd-gaoid, ' no luchd-faint, no luchd-foireigin rioghachd Dea ' am feafd.' 1. Cor. vi. 10.

*C.* Ciod tha peaccadh na Gaoid cuir oirne mar fhiacha, no co ris tha peaccadh na mearle 'g ar ceangaladh ne?

*F.* Tha luchd-gaoid ceangailte aifagadh no diol air ais a dheanamh do ni ghaoidadh do 'n aodhnaire dhligheach agus ceart, ma tha fin na chomas a dheanamh. Oir gan aifagadh dheanamh an uair dfheudar a deanamh, cho mhaithar am peaccadh go brath.

*C.* Ciod eile tha air a thoirmeafgadh leis an Aithne fo,—' Na dean Gaoid?'

*F.* Tha gach uile Uiſaireachd, Briob, Feill agus Mealltachd, ann cluithadh, no ann buingin agus buannachd eagcoirach tre ceannuchadh no reicadh.

*C.* Creud is Uiſaireachd ann?

*F.* Tha airgaid no ni, no airneis ghlacadh no mhiannuchadh oſcionn am priomh bhun no 'n ſtochd air ball amach a meaſeadh an iaſachd.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu bheil Uiſaireachd agus Briob nam peaccaidh mor agus fuath-mhor do Dhia?

*F.* Dearbham ſin o 'n ſgrioptuir naomh ag radh, — 'Thigharna co ghabhas comhnuidh ann do 'phailluin naomh, no co dfhanas ann do chnoc 'naomh? an ti nach do chuir a' chuid airgaid ſa 'chum Uiſaireachd, agus nach do ghlac Brioban air 'a duine neochiontach.' Salm. xv. 5.

*C.* Ciod an t' achd air am bheil daoine beartach agus ſaibhir air an toirt na 's luatha chum bochdin agus truaillidh?

*F.* Tha, tre coimheaſgadh ni no maoin dhaoine eile, am meaſg an cuid no am maoin fein.

*C.* Cionnas tha daoine go coitchionta ag peaccachadh ann aghai na h Aithne ſo—'Na dean Gaoid '(no mearle)?'

*F.* Tha Prionnſan, ag peaccachadh ann aghai na h Aithne ſo, le bhith cuir cios eagcoirach air an cuid iochdarain ſa: agus na Iochdarain fos ag peaccachadh ann aghai na h Aithne ſo, le bhith diulteadh an cios dhligheach a dhioladh no phaidheadh d' an uachdarain ſa. Agus fos tre reicadh agus ceannuchadh tre cudthrom agus tomhaſa mealtach no le dol thareis air luach no prios laghail na tir. Maiſdaira tre mealladh an ſeirbhaiſaich ſe deth tuaraſdala dligheach ſe. Agus Seirbhaiſaich tre gaoidadh cuid agus maoin am maiſdaira ſa.

*C.* Am bheil na Seirbhaifaich ag peaccachadh ann aghai na h Aithne fo, an uair bheir iad an deirc do na bochdan deth chuid agus mhaoin am Maifdaira fa, no an h uair choimhidas iad an cuid fa gu 'm feim fein no Parantan fan?

*F.* Tha fiad gan amharas ag brifeadh na h Aithne fo, le bhith deanamh leithaidin fin do ghniomhara gan fhios do 'm Maifdaira fan, agus gan chomas acafan chum an deirc thoirt feachadh; oir tha an deirc fan ann fin fuath-mhor agus graineal ann lathair Dhea, do bhri, gur i Ghaoid a 'ta ann. Tuille eile tha Clann ag brifeadh na h Aithne fo mar an ceudhna, go tric agus bheir iad cuid no maoin am Parantan fa chum fin a dheanamh.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o 'n Aithne fo,—' Na dean Gaoid?'

*F.* Is coir dhuinne an aire thoirt air gach gne agus feorfa miochothrom, agus feafamid co fada agus a dfheudas finn o gach uile gne h eiceart, mar o h ar namhadh bafmhor fe. Thugamid an aire, air eagal, gu 'n cuireadh gradh mhammoin na eiceart feill oirne aig uair air bith anns an ni fo: oir cho 'n bheil finn am feafd ann dion o dhoruinn agus cunntart, co fada agus nach bheil an t' iodol fo air a thilgead amach as ar criodheachan; oir mar ata an duine glioc ag deimhnachadh dhuinne—' Cho ' 'n bheil ni ann a 's malluichte, na gradh thoirt ' do 'n airgaid; oir tha leithaid fin do dhuine cuir ' eadhon anam fein gu reic.' Ecclef. x. 10.

## AN T'OCHDO H AITHNE AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an t' ochdo h Aithne?

*F.* ' Na toir fiadhnuis Bhreige ann aghai do ' choimhearfnaich.' Exod. xx. 16.

*C.* Ciod tha air a thoirmeaſgadh leis an Aithne ſo ?

*F.* Tha gach uile Teiſdaſa falſidh, Breith obbuin, agus Breugan air an toirmeaſgadh lea.

*C.* Carſon ata Teiſdas falſidh na peaccadh ro mhor ?

*F.* Do bhri, gu bheil ſin go ro mhor ann aghai ceartais Dhea agus ar coimhearſnaich.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu bheil Breith thruaillidh no choiripidh na peaccadh mor agus fuath-mhor ann lathair Dhea ?

*F.* Dearbham ſin o 'n ſgrioptuir naomh—' An-' aoibhin do droing a ghairmas do 'n olc, maith, ' agus do 'n mhaith, olc, agus a chuiras dorchadas ' airſon ſollus, agus ſollus airſon dorchadas, a ' dfhirinichas an droch duine airſon brioban agus ' ceannachadh, agus a ſpuilas an duine coir deth ' fhirinn ſa. Uime ſin, mar loiſgas an laiſair am ' moll, amhuil ſin bith freamh nan daoine ſin na ' luathreachd.' Iſaias. v. 33, 34.

*C.* Carſon ata Breith obbuin na peaccadh ro mhor ?

*F.* Do bhri, gu bheil Obbuinn' ag ſpuiladh Dhea deth bhreitheanais ceart fein, agus ag toirt deagh ainm ar coimhearſnaich uaidhe—' Na tugibh Breith, ' chum nach toirar Breith oribh ; oir do reir na ' Breith bheir ſibh, bheirar Breith oribh fein, agus ' leis an tomhas a thomhaiſas ſibh, tomhaiſar dhuibh ' aris.' N. Matth. vii. 1, 2.

*C.* Carſon is peaccadh mor Breagan dheanamh, n' an radh ?

*F.* Do bhri,—' Gur Breugoir an Diabhal, agus ' Athair nan Breuga.' N. Eoin. viii. 4.

*C.* Ciod eile tha air a thoirmeaſgadh leis an Aithne ſo ?

*F.* Tha cionta nan Cogar, nan Sotal no nan Meodal, agus Maſlaidh no diomeais air an toirmeaſgadh leis an Aithne ſo.

*C.* Ciod is Cogar ann ?

*F.* 'Se's Cogar ann, cairdeas bhriſeadh eidar duine agus duine le labhradh beoil air an dara h aon, gus an aon eile, air a chul.

*C.* Ciod is Sotal no Miodal ann ?

*F.* 'Se 's Sotal ann, iomlanachd eigin chuir as leath neach eile, nach bheil do riread aige, no moladh thoirt dha airſon an ni ſin nach bheil toilltin molaidh.

*C.* Ciod is Maſladh no taircuiſne ann ?

*F.* 'Se 's Maſladh ann, truailluchadh no dochan a dheanamh air deagh ainm neach eile.

*C.* Ciod tha mar fhiachan airſan a rinn dochan air a choimhearſnach ann aon air bith deth na ſeorſa peaccaidh ſin ?

*F.* Tha eiſan ceangailte chum leoir dhiol agus ſaſachadh dheanamh, agus fos a dheagh ainm ſa dh aiſagadh [illegible]a.

*C.* Cionnas ſin mar chomhadh ?

*F.* Ma dh innis e Breug dhochanach air, tha an ti ſin ceangailte a gairmadh air ais agus diol dheanamh air a ſon ; ma dfhoillſuich e peaccadh uaigneach no diamhirach neach eile, tha e ceangailte chum labhradh agus luadhadh go maith air an neach cheudhna agus an chuis chiuinuchadh agus a h aotromuchadh go ſad agus dfheudas e ſin dheanamh.

*C.* Am bheil e na pheaccadh eiſdachd thoirt do 'n Mhaſladh agus do 'n Chul-chainte ?

*F.* Is peaccadh mor ſin dheanamh go toileach agus le tlachd anns an Mhaſladh, no ma bheirar le ſin miſnachd do 'n Mhaſluighoir, no do 'n Fhear chul-

chainaidh, oir tre ſo dheanamh tha ſinn coimhoibreachadh maille ris an Fhear chul-chainaidh agus am Maſluighoir.

*C.* Cionnas uime ſin, is eigin dhuinne ſinn fein a ghiulanadh ann meaſg Luchd cul-chainaidh agus Maſluighoira?

*F.* Ma 's iochdarain iad is eigin dhuinn' an cronachadh agus achmhaſan thoirt dhoibh ſin air a ſhon, ma 's h coionnann iad riun fein, no ma 's uachdarain iad, ann ſin, is eigin dhuinne ſinn fein thaiſbeunadh diomach deth comhradh ſa agus miothoilaichte le conluadar ſa.

*C.* Ciod is Breith obbuin ann?

*F.* Tha an ni ſin radh air neach a 'ta ſuidhaichte amhain air ſgeul cluais no beoil, eada, farmad agus air fios neobheachdidh gan bheacht, no deimhinas beuſach air ſin, agus gan daichalachd mhor air bith.

*C.* Cia an uair ata Breug na peaccadh baſmhor?

*F.* Tha i na peaccadh baſmhor ann uair ata i na h eaſonoir mhor do Dhia no na dochan combaraichte d' ar coimhearſnach ne. Air achd eile ni bheil innte ach Breug bheag no ſugraidh, agus is peaccadh beag no ſologhte i.

*C.* Am bheil e ceaduichte Breugan beaga dheanamh, mar ata Breugan ſugraidh no fein leath-ſgeul?

*F.* Cho 'n bheil ſin laghail air chor ſam bith, ge gu 'n ſaoradh an ſaoghal uile lea; oir cho 'n fheudar an t' olc a dheanamh chum agus gu'n d thigeadh am maith as.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o 'n Aithne ſo?

*F.* Is coir dhuinne ſinn fein cheaſnuchadh go maith air a cheann ſo, do thaobh nam peaccaidh a'ta 'n aghai na h Aithne ſo, chum nach cuireadh feill oirne leo, tre gnathachadh cumanta agus bichionta

na muintir ſin a 'ta beo agus ag baſachadh, gan aithreachas gan cnaoidh coguis air bith, fuidh chionta laithail briſeaidh na h Aithne ſo. Agus cumamid ſinn fein o gach ſeorſa Breith obbuin, mar o ni a 'ta fuath-mhor do Dhia, eagcoirach d' ar coimhearſnach, agus ſgrioſach do ſlainte ar 'n anama fein. Ionnſichamid uime ſin, gnathachadh agus cleachdin a ghraidh agus na h iorifalachd, mar an t' achd is fearre chum buaidh fhaotin air an olcas ghraineal ſo: agus na h innſamid go brath Breug ſam bith le ſios dhuinne, eadhon chum ar 'n anama fein thearuinadh: oir cho 'n fheud ni air bith Breug fhirinachadh, do bhri, gur cionta fuath-mhor i ann aghai Dhea, air nach coir lochd a dheanamh eadhon chum an ſaoghal uile ſhabhaladh.

## AN NAOIDHO H AITHNE AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an naoidho h Aithne?

*F.* Is i an naoidho h Aithne—' Na ſantuich dhuit ' fein bean do choimhearſnaich.' Exod. xx. 17.

*C.* Ciod tha air a thoirmeaſgadh leis an Aithne ſo?

*F.* Tha gach Toil agus Miann mioriagailtach na druis agus na h ainmhiann, agus go h airid Adhaltranais.

*C.* Ciod eile tha air a thoirmeaſgadh leis an Aithne ſo?

*F.* Cho 'n e 'mhain, gu bheil Ainmhiann, Togar, agus Aontuchadh ſuidhaichte agus faicilach air an toirmeaſgadh leis an Aithne ſo, ach fos gach tlachd ſaor, agus ſolas toileach ann a ſmuaintean ſanntach agus neoglan.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh gur peaccaidh baſmhoir Togara no fonn agus Poga miogheamnuidh?

*F.* Dearbham ſin o 'n ſgrioptuir naomh, far am bheil Crioſd ag radh,—Chuala ſibh gu 'n dubhradh ' o ſhean, na dean Adhaltranas, ach deiramſe ribh ' ge b' e neach dh amhaircas air mnaoi chum mian- ' nuchadh, gu 'n d' rinn ſe Adhaltranas lea cheana ' 'n a chriodh ſe.' N. Matth. v. 27, 28.

*C.* Am bheil peaccadh air bith anns na gluaſachda ſin do ainmhiann a 'ta ſinn ag mothachadh agus a fulungadh o la gu la h annine 'n aghai ar toil ne?

*F.* Cho 'n bheil aon pheaccadh annta, oir cho pheaccadh dad, nach bheil ſaor, runſuidhaichte, agus faicilach.

*C.* Creud iad na Ceima chum peaccadh ſmuainte dh iomlanadh no choilionadh?

*F.* Is e an ceud Ceim chum ſin, Cogar an Diabhail, no 'n droch ſmuainte tha teachd chum na h inntinn, agus cho 'n bheil an ni ſo na pheaccadh idir, an uair a 'ta 'n ſmuainte neothoilach, no 'n aghai na toil. B'e ſo an ni mhothaich N. Pol ann fein an uair thuairt ſe,—' Tha mi mothachadh (no faicin) ' lagh eile ann mo bhuill ſa, a 'ta cogadh ann aghai ' lagh m' inntin.' Rom. vii. 23. Tha an droch ſmuaint' ag teachd o'n Diabhal no h uaidhe thruaill-eadh no coiripidhachd ar naduir bochd fein, air dhuinne bhith araon air ar ginadh agus air ar breith ann a peaccadh.

*C.* Creud e an dara Ceim chum peaccadh ſmuainte choilionadh?

*F.* Is e 'n dara Ceim chum ſin, Tlachd, a 'ta 'g eireadh o ſmuaint' an t' ſuaimhnais mhiolaghail, agus ni mo tha Ceim ſo na pheaccadh, an uair thig ſe gan fhios, agus ann aghai ar toil: ach amhain an uair bheir ſinne miſnach dha, agus a dfhuirichas ſinn air gan chuir 'n ah aghai ſan, ann ſin is peaccadh

mor ſtad dheanamh air a ſmuainte olc, araon o'n doruin anns an feudar ſinn tuitamh, agus do bhri gu bheil ſinn ag gabhail Tlachd anns an ni ſin a 'ta do riread na pheaccadh.

*C.* Creud e an treas Ceim chum peaccadh ſmuainte choilionadh ?

*F.* Is e 'n treas Ceim, agus an Ceim a 'ta deanamh agus ag iomlanadh am pheaccadh, Aontuchadh no Geilleadh leis an ſmuainte olc,—' Ann ſin air bhith ' do 'n ainmhiann torrach beiridh ſe peaccadh, agus ' air do 'n pheaccadh bhith air a chriochnachadh ' beiridh ſe am bas.' N. Sheum. i. 15. Nois mar ata gach peaccadh ag toiſachadh le droch ſmuaintean, agus air an aontuchadh leo anns a chriodhe ma 's taiſbeunar am peaccadh ann a gniomh. Tha lagh Dhea o ſo toirmeaſgadh droch ſmuaintean, agus droch thogara, chum gu 'n ſgrioſadh am peaccadh 'n a fhior fhreamh.

*C.* Nach bheil an naoidho h Aithne ſo, agus an ſiao h Aithne,—' Na dean Adhaltranas,' ag coifreag-aradh ri cheile ?

*F.* Tha iad gan amharas ag freagaradh d' a cheile. Oir mar ata an ſiao h Aithne ag toirmeaſgadh gach gniomh colgha, mar ata Adhaltranas, Striopachas, agus Peaccadh colgha: tha an naoidho h Aithne ag toirmeaſgadh gach uile peaccadh colgha ann a Togar agus ann a Miann, no aon ni feoil-mhor choimheadh ann ar 'n inntinn ſa maille re geill agus tlachd annta. Agus mar ata an ſiao h Aithne cuir ſrian agus ceann-ſachd air ar ſuila, cluaſa, lamhan, agus air ar teanga ne; amhuil ſin tha 'n Aithne ſo cuir ceannſachd air buaidhan ar 'n anama ne; mar ata air ar cuimhne ar toil, ar criodhe, ar ſmuaintean agus air ar mianna. Tha e ro fhior nach feud gach neach anns gach uair agus am, ghabhail roimh ſmuaintean peaccach ag eireadh

o'n inntinn a 'ta ceangailte go druidte agus go tean ri truailleadh; giodheadh dfheudadh gach aon neach ſdad a chuir air a chinnachdin ſa agus aontuchadh dhiultadh d' a tre cuideachadh ghrais Dea.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o'n Aithne ſo?

*F.* Is coir dhuinne dion agus coimhad chuir air ar ſmuaintean, ar criodheachan, ar ſuilan, agus air ar 'n uile cheadfuidha ne chum nach deanadh teine na h ainmhiann a ſlighe ſa 'ſteach chum ar 'n anama ſa, tre nan doruſa ſin, gu 'r loſgadh le teine na h ainmhiann anns an t' ſaoghal ſo, agus le laſaira dubh Ifrionn ann deidh ſo. Agus cuimhnichamid do ghna nach ſealbhich luchd adhaltranais no luchd ſtriopachais agus luchd ſainnt rioghachd Dea go brath.

## AN DEICHO H AITHNE AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an deicho h Aithne?

*F.* Is i an deicho h Aithne,—' Na ſantuich dhuit ' fein tigh do Choimhearſnaich, oglach no bhan- ' oglach, no dhamh, no aſal, no aon ni eile bhuinas ' do d' Choimhearſnach.' Exod. xx. 17.

*C.* Ciod tha air a thoirmeaſgadh leis an Aithne ſo?

*F.* Tha thu faicin gu bheil na briathran leoir ſhoilleir, nach feud ſinn aon ni bhuinas d' ar Coimhearſnach ſhantuchadh, no dochan air bith a dheanamh air, eadhon ann a criodhe no ſmuainte.

*C.* Ciod tha air orduchadh leis an Aithne ſo?

*F.* Tha e air orduchadh dhuinne, ſinne bhith toilaichte l' ar cuid agus l' ar nithe fein, agus deagh ſmuaintean-bhith againe thaobh gach ni bhuinas d' ar Coimhearſnach.

*C.* Nach bheil an deicho h Aithn' ag freagaradh d' a t' ſeachdo h Aithne,—' Na dean Gaoid, (no ' mearle) ?'

*F.* Tha i gan amharas ag freagaradh d' an t' ſeachdo h Aithne. Oir mar ata e air a thoirmeaſgadh dhuinne leis an t' ſeachdo, gan Ghaoid no ſpuilin a dheanamh : tha deicho toirmeaſgadh ni air bith ſhantuchadh no mhiannuchadh nach buin dhuinne fein, do bhri, gur foſgal an Sannt do Ghaoid agus mhearle. Air tus ; ſantuichidh tu ni no cuid do Coimhearſnaich, an ſin theid thu air t' aghart mar dfheudas tu le meadhona maith no eagcoirach, chum thu fein dheanamh do thigharna agus do mhaiſdair air cuid agus maoin do Choimhearſnaich,—' Oir is i an Sannt freamh gach uilc' 1. Tim. vi. 10. An dara aite ; tilgidh an Sannt ſuil air gach ni, agus an uair gheibh i comas, cho 'n bheil cuid duine air bith ann dion uaice. Uaidhe ſo tha ſinne faicin, cia naomh ata lagh Dhea a 'ta toirmeaſgadh na Sannt, agus ag aithneadh dhuinn'ar criodheachan eadhon choimheadh ſior-ghlan agus ſaor o Shannt.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o'n Aithne ſo ?

*F.* Is coir dhuinn' an tuadh chuir ri freamh no ri bun na Sainnt, an ni is e gradh mor mhammoin na h eiceart : oir cho 'n fhuling dubhailce mioſhona na Sainnt ſo, do ghras Dea freamh no comhnuidh ghabhail annine, mar gearrar agus mar tilgar amach i, do reir briathran an Apſtail,—' Uime ſin air ' dhuinne biadh agus aodach bhith againe bithamid ' toilaichte le ſin : oir an dream le 'n aill bhith ' beartach a 'ta iad tuitamh ann a buaireadh agus ' ann a riob an Diabhail, ann an iomad miann aim- ' aideach agus ciurail (no dochanach) a 'ta bathadh

'daoine ann am milleadh ann a ſgrios: oir is e 'gaol (no gradh) an airgaid freamh gach uilc.' Tim. vi. 9, 10.

*C.* Ciod tha thu nois ag ſmuaintuchadh do thaobh an dara clar ſo do 'n lagh, am bheil ni air bith ann dodheanta no h anachomaſach dhuinn' re choimhеadh?

*F.* Cho 'n bheil gan amharas aon ni dodheanta no anachomaſach anns a chlar ſo; oir cho 'n bheil aon ni anns a chlar ſo air orduchadh dhuinne, ach an ni ſin a 'ta fior lagh an naduir agus an cheart reaſuin ag teagaſgadh dhuinne, an ni uime ſin, bu choir bith air a dheanamh agus air a choimheadh, ge nach bithadh e air orduchadh idir.

*C.* Am bheil ni air bith ann a ſo, ach an ni ſin tha duil aige gach duine, agus gu 'm bheil e fos ag iarreadh gu 'n deanar d' a fein e le ſluagh eile?

*F.* Cho 'n bheil aon ni, agus uime ſin, is eigin dhuinn' an ni ceudhna dheanamh do dhaoine eile do reir ſin,—' Uime ſin, gach uile ni bu mhiann leibh 'daoine eile dheanamh dhuibh fein; deanibhſe a 'leithaid eile dhoibhſin mar an ceudhna: oir is e 'ſo an Lagh agus na Faidhean.' N. Matth. vii. 12.

*C.* Carſon uime ſin, tha na Proteſtanaich ag cuir rompa, gu bheil na h Aitheanta dodheanta agus anachomaſach r' an coimheadh?

*F.* Deir iadſan ſin, do bhri, nach bheil iad toileach iad fein cheangaladh chum an coimheadh no coilionadh: ach b' fearre leo Dia dheanamh na h Udhar do 'n pheaccadh, tre nithe dodheanta agus anachomaſach orduchadh do dhaoine ri dheanamh (an ni re radh, is e an diamhaſluchadh is airde air bith) agus le ſo tha iad ag firinachadh an eagcoira fein, le 'g radh, cho 'n urradh ſinn na h Aitheantan a choimheadh, na gu 'n aidmhaladh iad am peac-

caidh ne go iorifeal, le run am beatha leafachadh na 's fearre, trid gabhail ri lagh eatrom Dhea go gradhach criodhol, an ti tha 'g radh,—' Se fo gradh ' Dhea gu coimhidamid Aitheanta fa agus ni bheil ' Aitheanta fan trom.' 1. Eoin. v. 3.

*C.* Ciod an codhunadh deirionach a 'ta agad air na h Aitheanta ?

*F.* Is e fo e, agus gabh beachd air : tha thu faicin ciod iad na h Aitheantan agus fos ciod is feagh, tuigfe, agus ciall dhoibh go airid, agus ann a coitchionta : dean d' fhoghlum, do dhiochall, do churam, agus t' faothair deth aithne ghabhail orra, chum iadfan choilionadh, le bhith deanamh nan nithe fin a 'ta air an orduchadh annta, agus le bhith feachnadh nan nithe fin a 'ta air an toirmeafgadh annta go ro churamach. Is riaghailt iad araon dhoibhfin a 'ta beartach agus bochd. Is eigin araon do Rioghan agus do Iochdaranan am beatha fan chaitheadh agus a fdiureadh d' an reir fan, chum bas fona agus fiorruidhachd bheannuichte fhaotin, —' Ma 's aill leat dhol chum beatha coimhidh na h Aitheanta.' Is iad lagh gach tir agus rioghachd, tha iad coitchion ceart agus firineach do na chinneadh daoine uile : gabh comhairle uime fin, ann uair agus ann am ceart thaobh maith agus fonas fiorruidh t' anam fein 'n an coimheadh fan, agus 'n an coilionadh. O gabh eagal roimh gach uile ni, iadfan bhrifeadh, oir cho d' thugadh iad le duine, ach leis an Dia fhiorruidh ann a tairnenach agus dealanach, an ti ni dioghaltas air an luchdbrifeaidh fan, ann lafairan teine moran na 's uabhafach agus na 's oiltoil. Leofan theidh t' fheuchuin, agus bheirar breitheanas ort : leofan damnar no faorar thu aig an la dheirionach. Tha 'n coilionadh fan air a leaneadh le iomad beannachaidh anns an t'

ſaoghal ſo, agus anns a chrioch le beatha ſhiorruidh. Tha 'm briſeadh ſan ag toirt leo iomad malluchaidh, agus fa dheiread ſgrios ſiorruidh araon air an anam, agus air a chorp. Faic uime ſin, gu coilion thu iad, oir cho 'n urradh creideamh air bith do ſhabhaladh as eugmhais Aitheanta Dhea choimheadh, an ni 's eigin go brath bith ceangailte ri aidmhaladh na fior chreideimh. Ni leoir dhuit cuid no pairt dhiubh a choimheadh chum t' anam ſhabhaladh, ach is eigin dhuinn' an coilionadh go iomlan: aon dhiubh bhriſeadh, agus bhaſachadh gan aithreachas agus gan pheanas dheanamh, anns an pheaccadh ſin, is ro leoir e gu t' anam ſa dhamnadh go ſiorruidh,—' Oir ge ' b' e neach choimhidas an lagh uile, agus a bhriſas ' aon Aithne,' (no ponc deth) a 'ta ſe ciontach do 'n iomlan. N. Sheum. ii. 10. Ann mead agus gu bheil e briſeadh ionnracas na cumhnainnt ſin do rinn Dia fein riun. Agus cionnas 'choilionas thuſa iad uile, feuch an t' achd, gradhich do Dhia oſcionn gach ni, agus do Choimhearſnach mar thu fein; an neach a 'ta deanamh ſo, tha eiſan ag coilionadh an Lagh go iomlan agus na Faidhean, agus tha bheatha mhairtheanach aige,—' Dean ſo agus bithidh tu beo.' N. Luc. x. 28.

## C A I B. IX.

*Aitheanta na h Eaglais air am minuchadh.*

*C.* CIA lion iad Aitheanta na h Eaglais?

*F.* Tha ſia h Aitheantan airid ann.

*C.* Creud i h an ceud Aithne?

*F.* Is i h an ceud Aithne; Aifrionn eaſdachd air gach Dia-domhnuich, agus air Laan naomh no Feille,

ma tha trath no fath againe ſin dheanamh, agus gan abhar ceart bhith againe gus an 't atharrachadh no contrardha dheanamh.

*C.* Carſon Aifrionn eiſdachd air gach uile Dia-domhnuich ?

*F.* Ann a buidheachas airſon nan ſochara, agus buannachda na ſeachduin chuaidh ſeachadh, agus ſos chum an la a 'ta lathair a naomhachadh.

*C.* Carſon eile ?

*F.* Ann cuimhnachan gu 'n d' rugadh an Crioſd ceudhn' an ti a 'ta air a thairgſin no air ofraladh ſuas air an Altair airſon ar peaccaidhne air an la ſo : gu 'n d' eirich e aris o nam mairbh, agus gu 'n do chuir e nuas an Spiorad Naomh air Dia-domhnuich.

*C.* Carſon air gach La naomh no Feille ?

*F.* An dara cuid ann cuimhnachan ſochar no buannachd airid no h ann cuimhnachan Naomh ſonruighte, chum ſinn fein a ghluaſadh gus eiſamlair ſa leantin.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu bheil udharas agus cumhachd aige an Eaglais dh orduchadh Laan naomh, agus Feiſdean, agus an aithneadh ?

*F.* Dearbham ſin, air tus ; le eiſamlair na h Eaglais ann am nan Apſtail fein, a dh orduich Feiſd an Nolluig ann onoir breith Chrioſd air an la ſin : Feiſd na Caiſg ann onoir Aiſeirigh Chrioſd ; agus Feiſd na Conguis ann onoir teachd anuas a Spioraid Naoimh ann riochd teangana teine air na h Apſtail air an la ſin.

An dara aite ; o N. Clemaint deiſciobal N. Pheadair ann a h ochdo Leabhar do h orduichean Apſtalach ſan, far am bheil e toirt fiadhnuis,—
' Gu 'n d thug na Apſtalan ordugh ſeachadh La
' Feille N. Steaphain, agus cuid Laan eile deth an
' Coimh-Apſtalan ſan re choimheadh ann deidh am
' bas ſan.'

Anns an treas aite; o 'n ſgrioptuir,—' Agus ata ' earbſa againe anns an Tigharna d' ar taobhſe gu ' bheil ſibh araon ag deanamh, agus gu 'n dean ſibh ' na nithe a 'ta ſinn ag aithneadh dhuibh. Agus ma ' 'ta neach ſam bith nach toir umhlachd d' ar focal ne, ' na bithadh conluadar agaibh ris, cum gu bithadh ' e air a nairachadh.' 2. Theſſ. iii. 4, 14.

An ceathro aite; o 'n cheud Theſſ. far am bheil N. Pol. ag labhradh thaobh na h Aitheantan ſin thug ſe do bhraithran ſan ag radh,—' Uime ſin, an ' neach a ni tair air na nithe ſin (dh orduich mi) ni ' h ann ar duinne tha ſe deanamh tair, ach air Dia, ' neach thug fos dhuinne a Spiorad Naomh.' 1. Theſſ. iv. 8. Faic ciod bha air a radh roimh ſo, air ni ſo ann a treas Aithne Dhea.

## AN DARA H AITHNE H EAGLAIS AIR A MINUCHADH.

C. Creud i an dara h Aithn' Eaglais?

*F.* Is i an dara h Aithn' Eaglais, an Cargus throſgadh, fos Fairean air an orduchadh, agus Laan an luaithreimhain no na Ceithair Aman, maille re Treighanas no Seachnadh feoil air Dia-aoine agus Diſathuirne.

C. Carſon an Cargus throſgadh?

*F.* Ann a lorgairachd no h ann a leantin Chrioſd ar Tigharna, neach throiſg da fhichad la agus do fhichad oiche anns an fhaſach, gan ithead no gan oladh aon uair.

C. An urradh ſinn eiſan a leantin anns am mhodh Throſgaidh ſin?

*F.* Cho 'n urradh ſinn, ach is eigin dhuinne na 's urradh ſin anns a chuid is lugha dheanamh.

C. Cionnas dhearbhas tu, gur gnathachadh diadhaidh an Troſgadh?

*F.* O h eisamlair Chriosd, an ti throisg go minic agus fos o h eisamlair a chuid Naoimh sa throisg mar an ceudhna,—1. ' Ann sin threoruichadh Iosa ' leis an Spiorad do 'n fhasach, agus an uair throisg ' se da fhichad la agus da fhichad oiche, bha se ann ' deidh sin air ocras.'—' Agus cho deachaidh Anna ' bhan-fhaidhe o 'n Teampul ag deanamh seirbhais ' do Dhia a la agus oiche le Trosgadh agus le ur- ' nuidh.' Matth. iv. 2. Luc. ii. 37.

2. Dh iorislaich mi m' anam le Trosgadh,—' Ann ' sin ghuil mi, agus rinn mi bron, agus smachduich mi ' m' anam le Trosgadh—Tha mo ghlunan air lagu- ' chadh le Trosgadh, agus tha m' fheoil ag failluch- ' adh deth raimhaidh.' Salm. xxxv. 13.—lxix, 10.— cix, 24.—Faic ann a so an Trosgadh air a mholadh dhuinne trid eisamlair Riogh Dhaibhidh, an ti a 'ta na dheagh eisamlair araon do na Naoimh agus do na peaccaich.

3. ' Agus chuir mi m' aghai air an Tigharna ' Dia, dh iarreadh le urnuidh agus le guidhe maille ' re Trosgadh agus le aodach saich, agus le luaith- ' reach.—Ann na sin bha mise Daniel ri bron feadh ' tri seachduin iomlan. Cho d' ith mi biadh blasda ' air bith, ni mo chuaidh feoil no fion asteach ann ' mo bheul gus na choilionar na tri seachduin iom- ' lan.' Dan. ix. 3.—x, 2, 3.

4. ' Ann sin ghairm mi Trosgadh anns an aite ' sin, aig an amhuin Ahamha chum gu cradheadh ' sinne sinn fein ann lathairachd ar Dea se, dh ' iarreadh airsan slighe direach dhuinne fein, agus ' d' arn aonda beaga agus d'ar maoin ne uile. —Agus ' tharla 'n uair do chuala mi na briathran so gu 'n ' ghuil mi, agus rinn mi bron re laan airid, agus gu ' 'n throisg mi, agus gu 'n ghuidh mi ann am fiadh- ' nuis Dea neimh.' Esra. viii. 21. Neh. i. 4.

*C.* Nach bheil Dia ſein 'g ar comhairlachadh ne Troſgadh a dheanamh ?

*F.* Tha ſe go deimhin g ar comhairlachadh Troſgadh a dheanamh leis na briathran ſo,—' Agus anois ' fos deirſe an Tigharna pilibh eadhon ann m' ionnſuidh le 'r 'n uile chriodhe, agus le Troſgadh, agus le dobhron.' Joel. ii. 12.

*C.* Ach nach Troſgadh o pheaccadh a 'ta Dia ag iarreadh ann a ſo, agus anns gach aite eile air am bheil aithriſeadh air Troſgadh, mar ata na Proteſtanaich ag cuir rompaſan agus ag teagaſgadh do ghna d' an ſluagh ſe ?

*F.* Cho 'ne Troſgadh amhain o pheaccadh air am bheil an ſgrioptuir ag labhradh, ach fos o bhiadh agus o dheoch, mar ata an ſgrioptuir ag toirt fiadhnuis air ann an iomad aite deth.

*C.* An dearbh thu gu 'n throiſg nan Naoimh o bhiadh, agus fos nam peaccaich an tra' phillas iad re Dia o bhiadh go maith agus o 'n pheaccadh, mar ata na Caitholaich ag teagaſgadh ?

*F.* Dearbhidh mi ſin go ſoilleir o dheanadas an luchd-troſgaidh air am bheil an ſgrioptuir ag labhradh,—' Agus thug ſe fanear Troſgadh a ghairmadh ' feadh Ninimheth (maille re h ordugh an Riogh agus ' nan Uaſail) ag radh na blaiſadh duine, no beothach, ' no buachaille, no treud, aon ni : na beathichadh ' iad, agus na h oladh iad uiſge.' Nach bu tean an Troſgadh ſo : oir cho d' ith iad mir deth arain, ni mo dh oil iad aon bhraon deth uiſge, re na h am bha air a h orduchadh airſon an Troſgadh ; agus gan teagamh air bith bha Troſgadh muintir Ninimheth go ro thaitneach ann lathair Dhea, mar dfheuchas mi dhuit go gaoirrid. Ionas. iii. 7.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith eile agad airſon Troſgadh o bhiadh agus o dheoch ?

*F.* Tha ſin agam iomad dearbhadh, ach am meaſg cuid dhiubh, gheibh thu an dias ſo h a leanas,— ' Imich, cruinnich re cheile na h Iudhaich uile tha ' lathair ann Suſhan, agus deanibh Troſgadh air ' mo ſhon ſa; na h ithibh agus na h olibh re tri ' laan. Troiſgidh miſe fos agus mo bhanoglaichſa ' mar an ceudhna: agus mar ſin theid miſe dh ionn-' ſuidh an Riogh.' Eſter. iv. 16. Ann ſo tha ſompla ſonrach eile againe anns an ſgriobhadh naomh do thaobh Troſgadh, cho 'n e h amhain o pheaccadh, ach Troſgadh thri laan iomlan o bhiadh agus o dheoch, agus ſholaraich an Troſgadh ſo maille re urnuidh ioriſeal chrabhach, o neamh ſaoradh agus fuaſgaladh do na Iudhaich uile h ann Perſia o 'n duinemharbhadh no 'n mort coitchion ſin bha gu teachd orra ann aon oiche.

Aris, o 'n Fhaidh Dhaniel—' Cho d' ith mi biadh ' blaſda air bith, ni mo chuaidh ſcoil no fion aſteach ' ann mo bheul, gus no choilionar 'n a tri ſeachduin ' iomlan.' Dan. x. 3. Tha thu faicin ann a ſo-h aris Troſgadh araon o bhiadh agus o dheoch air a dheanamh le Faidh mor feadh tri ſeachduin iomlan.

*C.* Am bheil an Troſgadh taitneach an lathair Dhea no do Dhia mar ata na Caitholaich araon ag radh agus ag teagaſgadh?

*F.* Tha e go deimhin, eadhon Troſgadh nam peaccaich mhoir, mar ata ſinne faicin o Throſgadh Riogh Achab an neach bha do rireadh olc ann lathair Dhea—' Agus tharla, 'n uair chuala h Achab na ' briathran ſin, gu 'n reub ſe h aodach ſan, agus ' gu 'n chuir ſe h aodaich ſaich air a chorp ſa, agus ' gu 'n laidhe ſe ann aodach gaoiſde, agus dh imich ' e go min. Agus thanic briathar an Tigharna dh ' ionnſuidh Helias an Tiſbitach ag radh, am bheil ' thu faicin cionnas ata h Achab 'g a h ioriſlachd

'fein ann mo lathair fe? Bhri gu 'n do dh iorifláich 'fe e fein ann mo lathair fe, cho toir mi an t' olc 'air ann a laan fein, ach ann laan a Mhic fe bheir 'mife an t' olc (no t' amhghar) air a thigh fe.' 1. Riogh. xxi. 27, 28, 29.

*C.* Am bheil an Trofgadh maith gu cofg chuir air feirge Dhea, agus chum maitheanas fholaradh do na peaccaich?

*F.* Tha fe gan amharas mar dfheudas finn fhaicin o 'n achd anns na ghiulan Dia e fein thaobh nan Ninimhetaich an uair phill iad d' a h ionnfuidh fe ann a Trofgadh agus ann am bron—' Mar fin chreid 'pobal Ninimheth Dia, agus ghairm iad Trofgadh; 'agus chuir iad aodaich faich umpa fein, eadhon o 'ti b' airde gus an ti bu lugha. Agus chunnic Dia 'an obair fan, agus ghabh Dia aithreachas fa 'n olc 'a dubhairt e gu 'n deanadh e dhoibh, agus ni d' 'rinn fe h e.' Ionas. iii. 5, 10.

Tha focal Dhea h ann a fo cuir ann a geill dhuinne, gu 'n chuir an Trofgadh fo cofg air feirge Dhea, agus gu 'n fholaraich fe maitheanas o Dhia do na Bhaille olc fo, eadhon an uair bha h a ghairdain cumhachdach neartmhor air a thogail fuas agus air a fhinadh amach chum an fgrios iomlan fan.

*C.* Nach bheil an Trofgadh maith mar an ceudhna chum ainmhiannan no h aintoilidheachd na feoil a mharbhadh, agus fos mar choimheadh agus mar dhion laidir airid agus fonruighte ann aghai 'n Diabhail?

*F.* Tha 'n Trofgadh gan amharas maith chum togaran ainmhiannach no feoil mharbhadh agus an fmachduchadh: agus fos tha cumhachd airid aige h an Trofgadh ann aghai 'n Diabhail, do reir fin,— 'Ni feudar gu 'n d' theid an gne fo do Dhiabhalan

'amach le ni air bith, ach le urnuidh agus Trosgadh.' N. Marc. ix. 29.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh gu bheil an Trosgadh luach-mhor agus toilteaneach no airigh air duais no tuarasdal?

*F.* Dearbham sin o 'n t' soisgeul—' Ach an uair 'ni sibh Trosgadh, na bithadh gruaim air bhar 'gnuis mar chealgoiran; ach cuir ola air do cheann 'agus nigh t' aghai, chum nach faicar le daoine, 'gu bheil thu trosgadh, ach d' a t' Athair a 'ta 'ann uaigneas, agus bheir t' Athair a chi ann uaig-'neas duais dhuit se go folluisach.' N. Matth. vi. 16, 17, 18.

Nois is eigin aidmhuchadh gur Trosgadh o bhiadh agus o dheoch an Trosgadh so, a 'ta Criosd ag moladh agus ag comhairlachadh dhuinne dheanamh, deiram gur Trosgadh e o bhiad agus o dheoch, cho 'n ann o pheaccadh amhain: oir cho 'n fheud e bhith gu 'n aithneadh Criosd d' a dheisciobail ola chuir air an ceann agus an aghai san a nigheadh chum iad fein fhollachadh na b' fearre, chum nach faicar le daoine iad ag trosgadh o pheaccadh, an ni tha mar fhiachan air gach neach fhoillsuichadh do t' saoghal gu bheil iad araon ag seachnadh agus ag trosgadh o pheaccadh. Tha h an t' soisgeul uime sin ag labhradh ma Throsgadh o bhiadh agus o dheoch, agus anns an am cheudhna tha duais air a ghealleadh do 'n Trosgadh chum agus nach cuireadh duine air bith ann an amharas nach bheil an Trosgadh luach-mhor agus toilteanach air duais no tuarasdal.

*C.* Nach robh Trosgadh da fhichad la Chriosd anns an fhasach, na dheagh eisamlair do 'n Eaglais chum eisan a leantin ann ordugh Trosgaidh da fhichad la h an Carguis: agus nach do gheall Criosd gu 'n troisgadh a dheisciobail se, agus a h Eaglais ann deidh a bhais agus a dhol suas air Neamh se?

*F.* Bha Trosgadh Chriosd gan amharas mar dheagh eisamlair do 'n Eaglais chum eisan leantin ann Trosgadh a Charguis, agus gheall Criosd fein mar an ceudhna gu 'n troisgadh a dheisciobail se agus a h Eaglais sa ann deidh dh' a h an saoghal so fhagail,—' Ann sinn thanic deisciobail Eoin d' a ' ionnsuidh ag radh. Creud fa 'm bheil sinne agus ' na Phairisaich ag trosgadh go minic, ach ni 'm ' bheil do dheisciobails' ag trosgadh. Agus dubhairt ' Iosa riu. Am feud clainn seomair sir na bainnse ' bhith bronach, am feadh ata am fear nua' posda ' marriu: ach thig an la 'san glacar am fear nua' ' posda uatha san; agus ann sin ni iad trosgadh.' N. Matth. ix. 14, 15. Nach bheil ar Slanuighoir anns na briathran so re faidheadoirachd agus ag innseadh go ro shoilleir, an uair bheirar eisan air falbh as an t' saoghal so trid am bhas agus a dhol suas air neamh se, gu 'n troisgadh a dheisciobail se h agus a Eaglais ann sin: agus gu coimhidadh iad go tean riaghailt na Trosgaidh as a lathairachd sa. Nois ata an fhaidheadoirachd so, no faistin' ar Slanuighoir beannuichte air a choilionadh leis na Caitholaich gach uile blianadh le Trosgadh anns a Chargus ma thiomchioll am fulungais ar Slanuighoir priosol; ni b' e an t' am anns an robh am fear nua' posda air a thoirt air falbh, agus uime sin, is am broin agus peanais so gach blianadh anns an Eaglais.

*C.* Nach robh na h Apstail agus deisciobail Chriosd re trosgadh, ann deidh d' a Chriosd an saoghal so fhagail, mar ata na Caitholaich deanamh anois?

*F.* Bha iad gan amharas, mar ata h an sgriobhaidh fein ag toirt fiadhnuis air sin,—' Ach anns ' gach uile ni 'g ar dearbhadh fein mar Mhinisdaira ' Dea, ann a mor fhoighidin, ann triobliodean, ann

'uireaſbhuidh, ann amhgharan, ann am buillean,
'ann am prioſunan, ann luaſgadh o h aite gu h aite,
'ann ſaothair, ann faire, ann Troſgadh.—Agus aris,
'Ann ſgios, ann am briſeadh criodhe, ann fairean go
'minic, ann ocras agus ann tart, ann Troſgadh go
'ro thric, am fuachd, agus ann nochduichadh.'
2. Cor. xi. 27.—vi. 4, 5. Co nach faic ann a ſo gnathachadh agus cleachdin na h Eaglais ann a Troſgaidh ſan ag coifreagaradh go direach ri nos agus gnathachadh nan Apſtalan fein 'n an Troſgadh ſa?

*C.* Carſon Fairean no h oichean faire?

*F.* Chum ſinn fein dheaſachadh airſon coimheadh crabhach nam Feiſdean a leanas iad.

*C.* Carſon Laan an Luaithreimhain no Laan na Ceithar Aman?

*F.* Bhri gur ann air nan Laan ſo tha 'n Eaglais ag toirt Ordugha Naomh agus ag ſonruchadh amach no 'g orduchadh nan Sagartan, agus air an abhar ſin, is Laan coiſreaghte iad leis an Eaglais chum urnuidh agus Troſgadh.

*C.* Ciod an grunnt no reaſun a 'ta agad airſon ſin?

*F.* Tha reaſun ſo agam o nos nan Apſtalan fein, d' am bu gnathachadh Sagartan orduchadh air Laan Troſgaidh,—'Agus air bhith dhoibh re miniſdral-
'achd do 'n Tigharna agus re troſgadh; dubhairt
'an Spiorad Naomh, cuiribh air leath dhamh ſa
'Barnabas agus Saul chum na h obair gus an do
'ghairm mi iad; ann ſin air dhoibh Troſgadh agus
'urnuidh dheanamh, agus an lamhan a chuir or-
'raſan chuir iad iadſan air falbh.—Agus aris, Agus
'an uair dh orduich iad Sagartan dhoibh anns gach
'uile Eaglais, agus rinn iad urnuidh maille re Troſ-
'gadh, dh earb ſiad iad ris an Tigharna, ti, anns
'an do chreid iad.' Gniomh. xiv. 23.—xiii. 2, 3.

Tha grunnt teagaiſg ſo go ſoilleir ag innſeadh dhuinne gu 'm bu nos bichionta e anns an Eaglais Apſtalach Troſgadh dheanamh ann am orduchaidh Eaſbuigan agus Shagartan. Nach robh ſo mar dheagh ſhompla agus mar leaſan maith agus ceart re leantin do 'n Eaglais Chaitholach air deidh ſin, ann a Troſgadh na Ceithair Aman? Oir is e ſo an t' am a 'ta air a ſhonruchadh amach chum Ordugh Naomh anns an Eaglais Chaitholach.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh Treighanas no Seachnadh beidh airid?

*F.* Dearbham ſin o'n ſgrioptuir, far am bheil ſinn ag leabhadh ma bhiadhean airid air an toirmeaſgadh le Dia fein agus fos air an ſeachnadh trid ordugh Dhea,—' Labhair (deirſe Dia ri Maois) ri ' clainn Iſraeil, agus abair riuſan, an uair dhealichas fear no bean iad fein, chum moid thoirt mar ' mhoid nan Naſaritaich, chum iad fein eiderdhealachadh do 'n Tigharna. Dealichidh ſe e fein o ' fhion agus dheoch laidir, agus ni mo dh olas e ' deoch do ſtugh fhiondhearca air bith, ni mo ' dh ithas e ſiondhearc fliuch no tirim.' Num. vi. 2, 3. Tha thu faicin ann a ſo, Dia fein ag orduchadh gu 'n ſeachnadh an droing ſo, fion agus gach deoch laidir air bith. Agus ſheachain am Faidh Daniel araon feoil agus fion re tri ſeachduin; agus mhol Dia fein e chionn ſin dheanamh maille re Troſgadh: ' Na gabh eagal Dhaniel, oir, o'n ' cheud la, chuir thu do chriodhe chum tuigſin, a- ' gus a ſmachduich thu t' anam am fiadhnuis do ' Dhia, chualar do briathran, agus thanic miſe air- ' ſon do bhriathran ſan.' Daniel. x. 12. Faic an t' achd air an do ſmachduich e e fein le Troſgadh agus le Seachnadh feoil, fion, agus gach uile biadh blaſda, anns an treas rann do'n chaibdal cheudna.—

Faic tuille air Seachnadh beidh, ann Ierimia, caib. xxxv. 5, 6, 8, agus 19.

*C.* An do chuir na h Apſtail Aithne air bith air na ceud Crioſduidhean biadh airid air bith ſheachnadh agus threigſin mar ata nan Caitholaich ag deanamh an diugh ?

*F.* Dh aithne na h Apſtail gan amharas do na ceud Chreidmhaich biadhean airid ſheachnadh, mar ata e lan ſhoilleir o'n ſgrioptuir,—' Oir chunnicar ' do 'n Spiorad Naomh agus dhuinne, gan 'ni air ' bith thuillead chuir oribh dh' ullaich na 's truime; , ach amhain nan nithe feimail ſo : gu 'n ſeachnadh ' ſibh biadhean a chuaidh iobradh do Iodolan, a- ' gus fuil, agus o nithe air an tachdta, agus o ' ſtriopachas ; uaidhe na nithe ſo ma choimhidas ' ſibh ſibh fein, ni ſibh go maith ſlan leibh.' Gniomh. xv. 28, 29.

Ann ſo tha h Aithne chinntach Eaglais againe ſan ag toirmeaſgadh do na ceud Chreidmhaich biadhean airid mar ata, fuil agus nithe tachdta itheadh : nithe bha do 'n naduir fein ſuarach no coidheas, nithe nach robh go ro fheimail maith no olc agus le ſin cho robh e mar fhiachan air nan Creidmhaich nan nithe ſin ſheachnadh ; ach amhain bha e mar fhiachan orraſan biadhean, fuil agus nithe tachdta ſheachnadh trid Ordugh agus Aithne nan Apſtail. Agus gun a cheangail an Aithne h̄ Eaglais ſo na ceud Chrioſduidhean ann a coguis, chum fuil, feoil, agus nithe tachdta ſheachnadh agus an treigſin, tha N. Pol agam mar dhearbhadh agus mar mo bharantas ſe airſon ſin,—' Agus mar dh imich iad tre nam ' bailtean thug iad dhoibh na h Orduichean r' an ' coimheadh a bha air an orduchadh leis na h Ap- ' ſtalan agus na Seanoira (na Sagarta) a bha ann ' Ieruſalem.' Gnionih. xvi. 4.

*C.* Ciod tharruingas tu o 'n Ordugh Apſtalach ſo?

*F.* So: ma bha h an Aithne h Eaglais Apſtalach ſo, ag ceangaladh Crioſduidhean an am ſin ann a coguis na Orduichean Apſtalach ſin a choimheadh: ni nach do ghairm iad riamh ann a teageamh; tha e lan ſhoilleir, gu bheil aige 'n Eaglais, iſe aige 'm bheil an t' udharas agus an cumhachd ceudhn' an duigh amhuil mar an la de: deiram gu bheil aice ſa an cumhachd ceudhna gu lagha dheanamh a 'ta ceangaladh na Crioſduidhean ann a coguis na h Orduichean ſin choimheadh.

*C.* Am bheil ſinne uime ſin, ceangailte ann a coguis geill thoirt do lagh na h Eaglais agus bhith umhal d' i?

*F.* Tha ſin mar fhiachan oirne gan amharas, bhri gu 'n dubhairt Crioſd,--' Mar eiſd e ris an Eaglais, bithadh e dhuit mar an Geintilach agus am Publiocan-' ach.' N. Matth. xviii. Ann aon fhocal, ma 's eigin dhuinne gheilleadh agus bhith umhal do Rioghan agus do Phrionnſanan aimſirail air ſga coguis, airſon an reaſun ſo 'mhain, gu bheil an cumhachd ſan ag teachd o Dhia agus air a dhearbhadh fos le Dia, agus uime ſin,—' Iadſan chuiras ann aghai chumh-' achd aimſirail, tha iad ag cuir ann aghaidh or-' duigh Dhea, agus gheibh iad dhoibh fein dam-' nadh.' Air an abhar cheudna, iadſan chuiras ann aghai cumhachd Spioradail na h Eaglais, tha ſiad ag cuir ann aghai h orduigh Dhea mar an ceudhna, do bhri gu bheil cumhachd ſpioradail na h Eaglais ag teachd air ball o Chrioſd fein,—' Bithibh umhal ' dhoibhſan aige am bheil an riaghailt thareis oribh, ' agus geillibh dhoibh ſe; air ata iad re faire air bhar ' 'n anaman, mar mhuintir d' an eigin cunntas thoirt ' uatha ſan.' Eabh. iii. 17.

*C.* Nach bheil iadſan uime ſin, ag peaccachadh

go trom, a 'ta brifeadh an h Aithne fo, le bhith ag itheadh feoil gan chomas aca fin dheanamh, air Diaaoine, Difathuirne agus air Laan Trofgaidh eile, dara cuid trid eagal gu 'n aithnuichar iad le Seachnadh feoil am meafg Phroteftanaich, gur Caitholaich iad, agus le fo, chum fpid agus fanoid nam Proteftanach fheachnadh, brifidh iad Aithne na h Eaglais no gan fuim no aire do 'n Aithne gu 'n ith iad feoil air na Laan fin ?

*F.* Tha iad ag peaccachadh go trom go deimhin: oir tha cheud chuid, cho mhor ag aitheadh an creideamh le fo dheanamh am meafg Phroteftanaich agus tha iad fos toirt fgannal mor araon do na Caitholaich eile, agus do na Proteftanaich fein : tha droing eile ciontach ann a peaccadh na craois agus ann eafumhlachd do 'n Eaglais.

*C.* Ach nach bheil na Proteftanaich ag radh agus ag teagafgadh do 'n t' fluagh aca, gur teafgafg dhroch Spioradan no Dhiabhalan bhith feachnadh biadh air bith a chruthaich Dia gu bhith air a ghabhail maille re buidheachas, agus le fin gu bheil Eaglais na Roimh, le bhith ag orduchadh Trofgadh Carguis, Laan Trofgaidh eile agus le bhith ag toirmeafgadh feoil air na Laan fin ag teagafgadh teagafga Dhiabhalan ?

*F.* Tha na Proteftanaich ag radh fin fein, mar ata iad ag radh ioma' ni falfidh eile, agus ag toirt mar dhearbhadh air fin briatharan N. Phoil o 'n cheathro caibdal d' a litir fe gu Timotheus 1, 3. Agus o 'n litir fo deir iad, gu bheil Eaglais na Roimh, le bhith ag orduchadh do'n Chleir am pofadh threigfin, agus do na Creidmhaich an Cargus agus Laan eile throfgadh, ag teagafgadh teagafga Dhiabhalan. Ach ma 's teagafga Dhiabhalan am pofadh threigfin, biadhan fheachnadh agus trofgadh dheanamh :

ann ſin is eigin dhuinn' radh, gu 'n theagaiſg an t' Apſtal N. Pol fein teagaſga Dhiabhalan, do bhri gu 'n theagaiſg e gach aon dhiubh, agus gu 'n chuir e gach aon dhiubh ann a gniomh ; oir threig e fein am poſadh agus throiſg ſe go minic : tuille fos tha ſe go laidir ag comhairlachadh an da chineal, 'ſe ſin gach fear agus bean, beatha neophoſda raoghnuchadh mar an ſdaid is ro fhearre, agus is ro naomhe. Tha ſe fos 'g ar comhairlachadh uile le h eiſamlair fein Troſgadh dheanamh. 1. Cor. vii. 2. 2. Cor. vi. 11. 27.

*C.* Ach ciod their thu ma Sheachnadh feoil, nach teagaſga Dhiabhalan ſin ?

*F.* Deiram, ma 's teagaſga Dhiabhalan feoil ſheachnadh, gur olc rinn Dia 'n uair dh orduich ſe do na h Iudhaich le Maois muicfheoil ſheachnadh fo phian bais na 'n itheadh iad e. Agus fos gur olc rinn an Spiorad Naomh agus na h Apſtalan cruinnuichte ann Ieruſalem, an uair dh aithn' iad do na ceud Chrioſduidhean, fuil, nithe tachdta, agus biadhean airid ſheachnadh, mar gu 'n ſeachnadh iad ſtriopachas ag radh,—' Chunnicar do 'n Spiorad ' Naomh agus dhuinne, gu 'n ſeachnadh ſibh biadh- ' ean, agus fuil, agus nithe air an tachdta, agus ' ſtriopachas, uaidhe ſo ma choimhidas ſibh ſibh fein, ' ni ſibh go maith, ſlan leibh.' Gniomh. xv. 28, 29.

*C.* Creud iad na teagaſga Dhiabhalan ſin air am bheil an t' Apſtal ag labhradh ?

*F.* B' e ſin teagaſgan nan Eireacaich, Saturninuis, Tatianuis, Marcioin, nan Adamitaich, agus nam Manicheanaich bha uile air an ditheadh leis an Eaglais Chaitholach airſon na ceart teagaſgan ſin air am bheil an t' Apſtal ag labhradh ; agus a tha nam Proteſtanaich ag cuir aſleath nan Caitholaich go breugach. Oir theagaiſg nan Eireacaich ſin, gu 'n robh da Dhia

ann, no da Bhith, aon Bith maith, agus Bith olc; theagaifg iad gu 'n robh am pofadh olc agus diabhalidh 'n a nadur fein, gu 'n robh gach uile gne beidh-fheoil air a chruthachadh leis a Bhith olc no leis an Diabhal, agus fos fion ann barrail nam Manicheanaich; agus air an abhar fin, cho bu bhiadh no lon iad do Chriofduidhean air dhoibh bhith thaobh an nadur fein olc, neoghlan agus fuath-mhor. Ionas gu 'n theagaifg nan Eireacaich fin do 'n t' fluagh, nan nithe fin threigadh agus an feachnadh mach a fuath araon dhoibhfin agus do Dhia an Cruthaichoir fa. 'Se fo na teagafgan Dheamhanan agus Dhiabhalan air am bheil an t' Apftal ag labhradh; an ni d' am bheil finne na Catholaich ag toirt fuath agus grainn mar an ceudhna, mar theagafgan Dhiabhalan agus mar dhiamhafladh is mugha, ann aghai Dhea Cruthaichoir gach uile nithe. Faic Tillemont air fo 'n a fheanachas air nan Eireacaich fo. Tom. ii. p. 231. 450. 296. 280.

*C.* Ach nach deir nam Proteftanaich—' Ni e an ' ni theid afteach anns am bheul a fhalichas an duine, ' ach an ni thig amach as a bheul, is e fo fhalichas ' an duine.' Uime fin feudar feoil itheadh air Laan Trofgaidh le deagh choguis. N. Matth. xv. 11.

*F.* Ni 'm bheil briathran ar Slanuighoir—' Ni e ' an ni theid afteach anns am bheul' ag ciallucbadh tuille na fo. Nach bheil gne beidh air bith a chruthaich Dia trid an nadur fein neoghlan, agus le fin nach urradh biadh no deoch, an rud is e fufbuin no ftugh corporra an t' anam fhalachadh an ni is e fufbuin fpioradail. Ach giodheadh an teagafg fhirineach fo ar Slanuighoir, cho b'urradh na Iudhàich muicfheoil itheadh, agus biadhean eile a thoirmifg an lagh fa dhoibh fin, fo leathfgeul.—Nach e ni theid afteach anns am bheul fhalichas

'an duine.' Ni mo b' urradh na priomh Chriofduidhean fuil, no biadh, no feoil air ofraladh do dh Iodolan agus nithe tachdta itheadh ann deidh toirmeasg nan Apftalan ann a Comhairle Ierufalem, fo leathfgeul—' Ni e an ni theid afteach anns am bheul 'fhalichbas an duine.' Ni 'm b' urradh Adhamh meas craoibh na h eolais itheadh fo leathfgeul gu 'n robh am meas maith gu biadh, agus taitneach do 'n t' fuil ; ge gu 'n robh am meas maith, mar bha gach ni eile rinn Dia. Uime fin, cho b' e h itheadh am mheais a fhalaich eifan agus a fhliochd 'n a dheidh, giodheadh fhalaich eafumhlachd fan e fein, agus a fhliochd 'n a dheidh ann itheadh am mheais toirmeafghte agus dfhogair an t' itheadh fin le cheile iad amach as a Pharthais naomh.

*C.* Ciod tha thu tarruingadh o fo ?

*F.* Tarruingam an codhunadh fo uaidhe fin ; an ti dh ithas feoil, agus biadhean eile air an toirmeafgadh anns a Chargus, agus air Laan Trofgaidh eile air an orduchadh leis an Eaglais : tha eifan, deiram, mar an ceudhna 'g a fhalachadh fein go trom ; giodheadh cho 'n i an fheoil a 'ta 'g a fhalachadh, ach a h eafumhlachd fein amhain : oir tha'n fheoil dith fein go maith air na laan fin, agus ata i h air laan eile, mar bha t' ubhal go maith thaobh naduir fein, ri ubhal air bith eile h anns am Pharthais. Sealladh na Proteftanaich go maith air fo, an uair tha iad ag fluigadh fios feoil anns an Chargus agus air Laan Trofgaidh eile, air an orduchadh uile leis an Eaglais fin d' a dh orduich Criofd iadfan agus gach neach eile bhith umhal fo phian damnaidh fiorruidh, agus gu cunntadh mar Gheintilaich agus mar Phubliocanaich : oir ge gu bbeil iad re fotal umpa fein le barrail, nach falich am biadh theid afteach anns am bheul iad, giodheadh tha na nithe a 'ta teachd

o 'n chriodhe 'g an ſalachadh go trom, mar ata 'n eaſumhlachd ſan, an ſpiorad Eireacachd ſan, an ſgaradh bronach o h Eaglais Dhea agus an ceannairachd fuath-mhor ſan ann aghai Eaglais Chrioſd 'g an ſalachadh agus 'g an ciuradh go mor; oir is e ſo na nithe thaſalachadh an duine, agus 'ſiad ſo na nithe ſam bheil na Proteſtanaich go uabhaſach cionntach.

*C.* Carſon Treighanas no Seachnadh feoil air Dia-aoine agus air Diſathuirne?

*F.* Tha ſinne treigſin no ſeachnadh feoil air nan Laan ſin, air tus; ann cuimhnachan gu 'n dfhuling Crioſd bas na crois air ar ſon n' air Dia-aoine ag oladh an domblas agus ſiongheur air a chrois; agus mar pheanas airſon ar 'n anamheaſaradh craoſach fein: ach go h airid trid nos no cleachdin a 'ta araon maith agus laghail. An dara aite; chum ſinn fein ullamhachadh airſon coimhead crabhach an Dia-domhnuich, agus fos ann onoir na h Oigh Bheannuichte Mhuire a ſheaſbh go daingean laidir air an la ſin ann creideamh; am feadh bha na h Apſtalan fein air an crathadh eidar da comhairle.

## AN TREAS AITHN' EAGLAIS AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an treas Aithn' Eaglais?

*F.* Ar peaccaidh n' aidmhuchadh aon uair anns am bhlianadh anns a chuid is lugha, maille ris na gleaſan feimail.

*C.* Creud an ceangaladh no fiacha tha 'n Aithne ſo cuir oirne?

*F.* Tha h i cuir oirne mar fhiachan ar peaccaidh ne uile h aidmhuchadh.

*C.* Carſon ar peaccaidh ne uile?

*F.* Do bhri, ma chumas, no ma dh aithas aon neach go toileach peaccadh basmhor air bhith, ni faidh se maitheanas a pheaccaidh sa; osbar air sin tha se cionntach ann mionaomhachadh Sacramaid an Aidmhail.

*C.* An leoir chum Aithne na h Eaglais choilionadh ar peaccaidh ne uil' aidmhuchadh aon uair anns a bhlianadh anns an chuid is lugha?

*F.* Cho leoir: ach is eigin fos an aidmhuchadh uile leis na gleasan agus na deasachaidh fheimail agus iomchuidh.

*C.* Carson leis na gleasan agus deasachaidh fheimail?

*F.* Do bhri, nach bheil an Eaglais ag orduchadh amhain, gu 'n aidmhuichadh sinn ar peaccaidh ne, ach fos gu 'n aidmhuichadh sinn iad go naomha: agus uime sin, an ti ni droch Aidmhal, cho 'n bheil e coilionadh na h Aithne so, ach o leath amuigh agus ann fiadhnuis dhaoine, ach cho 'n bheil e 'g a coilionadh asteach agus ann fiadhnuis Dhea.

*C.* Cia iad na deasachaidh agus na gleasan feimail sin?

*F.* Tha chuig so leanas.—i. An coguis cheasnuchadh go maith agus go ro churamach roimh laimh.—ii. Bhith ro bhronach gu 'n pheaccaich sinn ann aghai Dhea.—iii. Run daingean a dheanamh, gan lochd a dheanamh ni 's mo ann aghai Dhea. —iv. Ar peaccaidh ne uil' aidmhuchadh go glan.—v. Bhith ann run suidhaichte firineach, Dia agus ar Coimhearsnach leoir shasachadh airson gach eagcoir a rinnadh orra. Ann deanamh nan cuig nithe so, cho'n urradh neach gan deagh Aidmhal a dheanamh.

*C.* Carson bha h Aidmhal blianaidh air a h orduchadh leis an Eaglais?

*F.* Chionn nach deanadh Anachreidmhaich no droch dhaoine sin air achd eile, eadhon aon uair anns am bhlianadh fein.

## AN CEATHRO H AITHN' EAGLAIS AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an ceathro h Aithn' Eaglais?

*F.* Is i an ceathro h Aithne, Sacramaid Beannuichte no Corp Chriosd ghlacadh aon uair anns am bhlianadh, anns a chuid is lugha; agus sin aig Caisg no ma 'n am sin.

*C.* Carson aig Caisg?

*F.* Bhri gu 'n d' orduich Criosd ar Slanuighoir gradhach Sacramaid Beannuichte na h Eucharisd no Corp Chriosd, aig a Shuipair dheirionach, air Diar-daoine roimh La Caisg.

*C.* Carson deirar no ma 'n am sin?

*F.* Do bhri, gu coilionar an Aithne so, ma ghlacar an Sacramaid Beannuichte so, air la air bith eidar Dia-domhnuich na Pailm agus Min-chaisg.

*C.* An leoir chum an Aithne so shasachadh an Sacramaid ghabhail anns gach blianadh ma thiomchioll am na Caisg?

*F.* Cho leoir, oir is eigin osbar a ghlacadh leis an urram sin a ' ta dligheach do Shacramaid ro naomh na h Eucharisd.

*C.* Cia 'n uair ghlacar e leis an urram dhligheach agus iomchuidh?

*F.*—i. An uair chommunichas neach le coguis ghlan, agus saor o gach uile peaccadh basmhor air bith.—ii. An uair chommunichas neach le beo chreideamh, dochas daingean teas-ghradh, agus le smuaintean doimhain na h ioriflachd, aoraidh, agus buidh achais.

## AN CUIGO AITHN' EAGLAIS AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an cuigo Aithn' Eaglais?

*F.* An Deachmhaidh phaigadh d' ar 'n Aodhaira no 'r Buachaillean ſpioradail.

*C.* Carſon ſin?

*F* Do bhri, gu 'm bheil iadſan 'g ar beathachadh ne air modh agus achd ſpioradail; tha e uime ſin ceart agus dleaſdanach gu 'm beathichadh iadſan iad ann modh corporra.

*C.* Creud an reaſun eile tha agad ſa airſon ſo?

*F.* Tha reaſun ſo agam, gu 'm bheil an reaſun nadurra amhain agus ceartas ag teagaſgadh dhuinne, gu bheil e mar fhiachan oirn' ar 'n Aodhaira ſpioradail chumail ſuas, agus teachd-antir thoirt dhoibhſin, dream aige 'm bheil curam ar 'n anama ne: do bhri, gu 'm bheil iadſan le bhith deanamh ſeirbhais dhuinn' air an cumail uaidhe gach achd agus ſlighe eile, chum an teachd-antir ſan bhuingadh dhoibh fein; agus uime ſin, tha coir aca teachd-antir onorach fhaotin o dream ſin d' am bheil iad ag deanamh ſeirbhais, cheart urraidh go cinntach agus tha acaſan a 'ta deanamh ſeirbhais do mhuintir an t' ſaoghail 'n an oiffiga agus 'n an gairma fa leath. Go ſonruighte an trath tha iad deanamh ſeirbhais dhuinne moran na 's mugha, ann a teagaſgadh an t' ſluagh creideamh agus deagh bheaſan; ni tha; cho 'n e 'mhain ag treoruchadh chum maith agus ſochar uaigneach gach aon anam, ach fos chum ſioth agus fois na Rioghachd uile.

*C.* Am bheil an ni ceudhna ſo air a theagaſgadh dhuinn' an lagh Dhea?

*F.* Tha 'n ceart ni ſo go deimhin air aithneadh

go ſonruighte an lagh Dhea. Dh orduigh ar Tighearna fos dhoibhſe a 'ta ſcormonachadh an t' ſoiſgeul, an teachd-antir fhaighail o'n t' ſoiſgeul,—' Oir co
' ſaighaidair (deirſe N. Pol) theid chum cogaidh air
' uair air bith, air a choſtus fein? co neach bhlann-
' dichas fion-gharaidh, agus nach ith d' a thoraidh?
' no co neach bheathichas treud agus nach blais do
' bhainne an treud? Oir ata e ſgriobhta ann lagh
' Mhaois; na cuir ceangal air beul an daimh a 'ta
' bualahd (no briſeadh) an arbhair. Am bheil
' curam nan damh air Dia? Nach ann go deimhin
' air ar ſon ne deirſe ſo? Is ann go deimhin air ar
' ſon ne 'ta ſe ſgriobhta.—Bhri gu 'm bu choir,
' d'a ti tha re treabhachadh, treabhachadh dhean-
' amh ann dochas choiphairtuchadh an toraidh:
' agus an neach a 'ta bualadh an arbhair a 'ta e
' deanamh ſin ann dochas gu 'm bith e na fhear
' coiphairt d' a toraidh. Ma chuir ſinne nithe
' ſpioradail dhuibhſe, an ni mor e ma bhuainas ſinne
' bhar nithe feoilmhor ſa. Ma 'ta muintir eile nan
' luchd-coiphairt do 'n cumhachd ſo oribh, nach
' moa na 's ſin is coir dhuinne bhith? Nach bheil
' fios agaibh gu bheil iadſan ata ſaothreachadh ma
' thiomchioll nithe naomh, air am beathachadh le
' nithe an teampuil? agus iadſan a 'ta friothealadh
' do 'n Altair, gu bheil iad nan luchd-coiphairt riſan
' Altair.' 1. Cor. ix. 14, 7, 9, 10, 11, 12, 13.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith eil' agad airſon an ni ſo?

*F.* Tha ſin agam,—' Pairtuichadh an neach a 'ta
' air a theagaſadh ris an neach a 'ta 'g a theagaſgadh
' anns na h uile nithe maith is leas ſe.' Gal. vi. 6. Uaidhe ſo, tha e ſoilleir gu 'm bheil cheart urraidh do choir aige 'm Bhuachaille ſpioradail chum a theachd-antir ſa fhaotin o 'n t' ſluagh, tre gach lagh

araon diadhaidh agus daona, agus tha do choir aige neach ſam bith air a fhearann fein. Gan amharas, teachd-antir ghabhail o 'n treud, agus gan ſaothair a dheanamh airſon an treud, cho 'n bheil ann ach creachadh agus ſpuilin: ach an teachd-antir ghabhail o 'n treud an uair nitar ſaothair airſon an treud, ni bheil ann, ach dlighe ceart aoin Apſtail.

## AN SIAO H AITHN' EAGLAIS AIR A MINUCHADH.

*C.* Creud i an ſiao h Aithn' Eaglais?

*F.* Is i h an ſiao h Aithne Eaglais gan Phoſadh no Banis dheanamh air Aman air an toirmeaſgadh leis an Eaglais: is e ſin re radh, o 'n cheud Diadomhnuich do dh am Teachd Chrioſd no 'n Aidmhaid gu da la dheug ann deidh La Nolluig: agus o thus Cargus gu Min-chaiſg; no phoſadh ann taobh ſtigh do Cheiman daimh agus Cliamhnais.

*C.* Carſon ſin?

*F.* Do bhri, gur Aman airid urnuidh agus peanais ſo: agus uime ſin, cho 'n fheudar na h Aman ſin chaithead ann feiſdean agus ann ſuaimhnas feoilmhor; agus fos gu bheil e ann aghai laigh na deagh bheaſan phoſadh ann Ceiman ro dhaimhail da cheile.

*C.* Ciod am peaccadh ata ann, aon do h Aithcanta na h Eaglais bhriſeadh le toil?

*F.* Is peaccadh baſmhor an eaſumhlaichd aon dhiubh bhriſeadh le lan toil do reir ſin,—' Ach ' ma dhiultas e 'n Eaglais eiſdeachd, bithadh e ' dhuit mar an Geintileach, agus mar an Publiocanach.' N. Matth. xviii. 17.

*C.* Ciod is coir dhuinne codhunadh o h Aitheanta na h Eaglais?

*F.* Is coir dhuinne, lagh agus orduichean Eaglais Dhea choimheadh go crabhach diadhaidh: agus fos thoirt fanear gu bith iad go crabhach air an coimhеadh leis gach aon fo 'r curam ſa. Ma bhithas feim againe aig uair air bith, air friodholadh no cead fhaotin ann aon air bith do lagh na h Eaglais: rachamid gu'r Buachaillean ſpioradail fein fhaotin am friotholadh no cead ſo: ach na bithamid go dan agus cead ghabhail dhuinne fein ann lagh na h Eaglais. Oir is iad amhain Buachaillean na h Eaglais, is urradh fuaſgaladh thoirt ann lagha na h Eaglais.

## C A I B. X.

### *Combairlean Chrioſd agus a h Eaglais ſan air am minuchadh.*

*C.* COILION comhairlean ata ann?

*F.* Tha tri airid ann.

*C.* Creud i cheud chomhairle dhiubh?

*F.* Is i cheud chomhairle dhiubh: Saor-bhochdin no toileach, an ni is e ſaor threigſin gach uile nithe chum Crioſd leantin.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gur obair iomlanachd ſin?

*F.* Dearbham ſin o bhriathran Chrioſd far am bheil 'ſe 'g radh,—' Ma 's aill leat bhith coilionte, ' imich agus reic na bheil agad, agus thoir do na ' bochdan e, agus gheibh thu iomhas air neamh ' agus thig agus lean miſe.' N. Matth. xix. 21.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh gu bheil Saorbhochdin luach-mhor no toilteaneach air duais?

*F.* Dearbham ſin o 'n chaibdal cheudhna, far

an d' fheoruich N. Peadar deth Chriofd ag radh, —' Feuch do threig finne gach uile nithe, agus lean ' finn thufa ; air an abhar fin, creud a gheibh finne ? Fhreagair ar Tigharna eifan ag radh,—' Ge b'e ' neach a threig a thigh, no a bhraithre, no phear-' aichean, no Athair, no Mhathair, na fhearann, ' no bhean phofda, na chlann air fga' m' ainmfe, ' gheibh fe a cheud urraid anns a bheatha fo agus ' a bheatha mhairtheanach mar oighreachd.' N. Matth. xix. 29.

## AN DARA COMHAIRLE.

*C.* Creud i an dara Comhairle ?

*F.* Is i an dara Comhairle, Buan-gheamnuidhachd, an ui 's e faor-fheachnadh no treigfin pofaidh, agus gach uile fuaimhnais feoilmhor airfon gradh Dhea.

*C.* An obair iomlanachd no foirfeachdaichd fo mar an ceudhna ?

*F.* Seadh go deimhin, oir rugadh Criofd fein o h Oigh, agus chomhairlaich fe dhuinne Maighdea-nas no h Oighachd, ge nach d' aithne fe fin dhuinne.

*C.* Cionnas dhearbhas tufa fin ?

*F.* Dearbham fin o 'n t' foifgeul far am bheil Criofd ag radh,—' Agus ata cuid do Chaillteanaich ' ann, a rinn iad fein nan Caillteanaich airfon riogh-' achd neimh : ge b' e neach dfheudas a ghabhail ' chuige, gabhadh e e. Matth. xix. 12.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh, gu 'm bheil Maighdeanas no h Oighachd na ftaid na 's iomlan-aiche na fdaid phofaidh, no gu bheil e laghail Moid Mhaigheanais dheanamh ?

*F.* Dearbham fin o 'n fgrioptuir naomh far am bheil an t' Apftal N. Pol ag radh,—' An ti fin a 'ta

'ſuidhaichte, go daingean 'n a chriodhe fein ar da 'bhith ſuidhaichte, gan eigin ſam bith aige, ach 'aige 'm bheil cumhachd air a thoil fein chum a 'Mhaighdean a choimheadh, ata ſe deanamh go 'maith. Uime ſin an ti bheir ſeachadh a Mhaigh-'dean ann poſadh ata ſe deanamh go maith, ach 'ata an ti nach toir ſeachadh ann poſadh i, ag dea-'namh na 's ſearre.' 1. Cor. vii. 37, 38.

*C.* Ciod an dearbhadh eile tha agad ſa?

*F.* Tha dearbhadh eile agam o 'n cheud Tim.—'Ach iſe a 'ta na bantreabhach do riread ('ſe ſin re 'radh bantreabhach a thug moid geamnuidhachd) 'agus air a fagail na h aonnar, cuireadh iſe a dochas 'ann a Dia, agus buanichadh iſe a la agus a dh 'oiche ann athchuinghean, agus ann urnuidhean.' '—Agus aris, 'Ach diult (no ſeaching) nam ban-'treabhaich ogha: oir an uair dfhaſas iad mear ann 'aghai Chrioſd, poſidh iad; muintir a ta fo dham-'nadh, do bhri gu do threig iad an ceud chreid-'eamh.' Is e ſin moid an geamnuidhachd thug iad, reir ceathro Chomhairle Charthaign. Canon. 104. agus a reir minuchaidh nan Athreacha naomh uile air an aite ſo. 1. Tim. v. 5, 11, 12.

*C.* Co ti b' e ceud neach theagaiſg, gu b' e ſdaid phoſaidh b' fearre no ſdaid na Maighdeanais; agus fos chomhairlaich Sagartan agus Maighdeana fo mhoid geamnuidhachd, poſadh dheanamh?

*F.* B' e ſin Iomhinian an ſean Eireacach air a dhiteadh, reir N. Auguſtin ann a Leabhar ma Eireac-achda. Hær. 82. agus ann a dhara Leabhar do h ath-tharruingaidh, tha ſe 'g a gairmadh n a bhiaſd airſon ſin, agus ag radh gun chuir an Eaglais go laidir 'n a h aghai ſan. C. 22.

## AN TREAS COMHAIRLE.

*C.* Creud i 'n treas Comhairle ?

*F.* Is i an treas Comhairle, Umhlachd, an ni is e geille toileach agus ſaor do thoil luchd eile, anns gach ni nach bheil na pheaccadh.

*C.* Ciod am barantas ata agad airſon ſin ?

*F.* Airſon ſin tha h eiſamlair Chriosd agam, an ti bha umhal d' ar Bantigharna agus d' a N. Ioſeph, —' Agus chuaidh e ſios maille riu, agus thanic e ' gu Naſaret, agus bha e umhal dhoibh.' N. Luc. ii. 51.

Aris, —' Bithibh umhal d' ar Cin-iuil (no 'r ' Eaſbuigean) agus geillibh dhoibhſe ; oir ata iad ' re faire air bhar n anama mar mhuintir d' an eigin ' cunntas thoirt uatha.' Eabh. xiii. 17.

## C A I B. XI.

### *Air nan Sacramaidean ann Coitchionta.*

*C.* COILION Sacramaid a 'ta ann?

*F.* Ata ſeachd ann.

*C.* Cionnas ghairmas tuſa iad ?

*F.* Baiſde, Codhaingnachadh no dol fo lamh Eaſbuig, Corp Chriosd, no Naomh Euchariſd, Peanas, Ola Deirionach, Ordugh Naomh, agus Poſadh.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh eigean no riachdanas nan ſeachd Sacramaidean, nach bheil ni 's moa no ni 's lugha h ann na ſeachd ?

*F.* O na chochudthrom a 'ta eadar am bheatha ſpioradail agus corporra.

*C.* Caite anns am bheil an cochudthrom ſin ag ſeaſamh.

*F.* Ann ſo, mar tha ſeachd priomh eigeanan anns am bheatha chorporra nadurra, amhuil ſin fos tha ſam bheatha ſpioradail, d' am bheil na ſeachd Sacramaidean ag coifreagaradh.

*C.* Creud e ar ceud eigean no 'r feim corporra ?

*F.* Bhith air ar breith chum an t' ſaoghal ſo ; d' a ſo tha 'm Baiſde coifreagaradh, trid am bheil ſinn air arn ath-ghineadh gu Dia, agus bhith breithte 'n ar oidhrean Dhea agus coimh-oidhrean Chrioſd.

*C.* Creud an dara eigean no feim corporra ?

*F.* Bhith air ar codhaingnachadh ann ar neart agus ar fas ne, gan ſo cho 'n fheudadh ſinn am feaſd bhith 'n ar daoine, d' a ſo tha 'n Codhaingnachadh ag freagaradh, trid am bheil ſinne deante n' ar Crioſd-uidhean laidir agus iomlan, comaſach ar creideamh aidmhaladh lathair ar naimhdean ne.

*C.* Creud an treas feim corporra ?

*F.* Air dhuinne bhith n' ar daoine gu 'm bithadh cuimſe loin agus ſuſbuin laithail againe, d' a ſo tha Corp Chrioſd no 'n Euchariſd Bheannuichte coifreagaradh, trid am bheil ar n anama fein air am beathachadh le gras diadha, go tric agus glacas ſinn e go ſiuntach no dh offralas ſinne ſuas e maille ris an t' Sagart air an Altair.

*C.* Creud an ceathro feim corporra ?

*F.* Gu bithadh leigheaſan againe 'n uair tha ſinne go tinn no loite, d' a ſo tha Sacramaid Pheanajs no 'n Aidmhail ag coifreagaradh, trid am bheil ar tinnas no 'r galara agus creuchda pheaccaidh air an leigheaſadh go glan.

*C.* Creud an cuigo feim corporra ?

*F.* Gu bithadh deoch bheathail agus aiſagach againe h ann aghai braiſan agus uſpaga pianach a bhais, d'a ſo tha t' Oia Deirionach ag coifreagaradh, trid am bheil ar 'n anam air a neartuchadh ann a doruinn

deirionach ann aghai h ionnfuigh foireigeanach an Diabhail.

*C.* Creud an fiao feim corporra?

*F.* Gu bithadh finn air ar riaghluchad le laghan agus Uachdaranan, ionas agus gu 'n feachnadh eagcoir agus eafordugh, d' a fo tha Naomh Ordugh ag coifreagaradh, trid am bheil finn' air ar folaradh le Uachdaranan fpioradail gur fdiureadh agus ar riaghluchadh.

*C.* Creud an feachdo feim corporra?

*F.* Chum gu 'n iomadichtadh agus gu meadichtadh finn ann achd laghail; agus d' a fo tha Pofadh ag coifreagaradh, trid am bheil finn air ar meadachadh cho 'n e 'mhain ann flighe nadarra, ach fos ann flighe naomh facramaideach.

*C.* Creud is Sacramaid go coitchion ann?

*F.* Is cothar faicfinach an ghrais neofhaicfinaich e, go diadhaidh air orduchadh le Criofd chum ar naomhachadh ne.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu 'n d' orduich Criofd iad uile?

*F.* Do bhri, nach bheil e ann comas aon chretoir glan air bith, buaidh neothuitimach thoirt, a bhithas na h abhar grais, mar ata na Sacramaidean uile, reir Comhairle na Treint. Seff. vii. Con. i.

*C.* Co as aige 'm bheil na Sacramaidean an neart agus an comas?

*F.* O Fhuil agus Fulangas Chriofd a 'ta iad ag cuir leath ri 'rn anama ne.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh fin?

*F* O'n fgrioptuir naom h far am bheil N. Pol ag radh,—' Nach bheil fios agaibh a mhead again' is ata ' air ar baifdeadh ann an Iofa Criofd, gu 'n bhaifdeadh ' finn chum a bhais. Is mor is moa uime fin, air

'dhuinn' anoife bhith air ar firinachadh tre fhuil 'fe, a fhabhal ar finne trid fin o fheirg fe.' Rom. vi. 3. v. 9.

*C.* Carfon dh orduich Chriofd na Sacramaidean?

*C.* Bhith nan cotharan agus nan aidmhala faicfinach iomallach a chreideimh naomh fe, trid an aithnuichadh na creidmhaich o bhith 'n anachreidmhaich agus Eireacaich; agus fos chum bhith nam meadhona comafach gur fabhaladh, agus nan leighcafan cinntach ann aghai pheaccaidh.

*C.* Creud nan nithe tha feimail no riachdanach gu Sacramaid?

*F.* Tha ftugh agus foirm.

*C.* Am bheil na feachd Sacramaidean uile ag toirt gras?

*F.* Tha iad reir Comhairle na Treint. Seff. vii.

*C.* Creud is gras ann?

*F.* Buaidh no cailidhachd ofcionn naduir air thoirt amach ann ar n anama, nadurra annta, tre bheil finn 'n ar clainne uchd-mhachdaich Dhea agus 'n ar coiphairtuichoiran airid an naduir dhiadhaidh cofmhuil ri Dia ann cuid thomhais, mar tha iarrunn air a dheanamh cofmhuil ri teine le teas.

*C.* Coilion deth nan Sacramaidean a 'ta deanamh no toirt cothar?

*F.* Tri; Baifde, Codhaingnachadh, agus Ordugh Naomh.

*C.* Creud is cothar facramaideach ann

*F.* Is cothar fpioradail e h anns an anam, leis am bheil finn air ar cotharachadh amach 'n ar clainne do Dhia, noch nach feud go brath bhith air a dhuthadh amach.

*C.* Creud an t' achd anns am bheil nan Sacramaidean ag toirt agus n' an abhara grais?

*F.* Go h innealach no go meadhonach amhain, oir is e Dia do ghna priomh abhar an ghrais.

*C.* Co e Minifdair coitchion no gnathach an t' Sacramaid ?

*F.* Is e 'n Sagart am Minifdair coitchion an t' Sacramaid, faor o h Ordugh Naomh agus Sacramaid Chodhaingnachadh a 'ta air an coimheadh d' an Eafbuigean amhain.

*C.* Carfon cheangail Criofd minifdralachadh nan Sacramaidean ri Naomh-Thigharnas Eaglais, agus ri Sagartan amhain ?

*F.* Thoirt cumhachd, ardinmhachd, creideas agus udharas dhoibh am meafg am phobail.

*C.* An robh feim air bith air fin ?

*F.* Bha go deimhin, do bhri, mar bith a Chleir air an coimheadh ann mor urram leis na neochleiraich, cho 'n urradh e bhith na h abhar toraidh annta fan airfon an robh e air orduchadh, fe fin re radh, na abhar creideais nan nithe fin tha ofcionn an naduir, maille re umhlachd ullamh, beatha, agus agh, no fortuin chuir ann cunntart. an uair their iad gu 'm bheil lagh Dhea 'g iarreadh fin, agus mar bith fo deanta, cho bhith lagh Chriofd air a choimhheadh, agus nior feud flainte bhith air a fhaotin.

*C.* Am bheil run no miann a Mhinifdair dheanamh an ni dh orduigh Criofd na h achd no na chumhnannt, ionas agus nach feafamh an Sacramaid as eugmhais ?

*F.* Tha fin feimail, agus fos run an fhir ghabhail, a ghabhail an ni fin dh orduich Criofd (faor o'n Eucharifd), ma thanic fe gu blianaidh tuigfe agus reafuin.

*C.* Carfon deir thu ma tha e air teachd gu blianaidh tuigfe no reafuin ?

*F.* Do bhri, airfon naoidheanan ann a Sacramaid am Bhaifde, gur leoir run na h Eaglais agus an Dia-Athair agus an Dia-Mhathair fe.

*C.* Coilion nithe ann gairrid tha feimail gu Sacramaid ?

*F.* Tha trid nithe feimail ann.

*C.* Creud iad ?

*F.* Air tus; gu bith cothar faicfinach iomallach o'n leath amuigh air a gnathachadh anns an t' Sacramaid. Dara aite ; gu bith e na mheadhon iomchuidh thoirt gras Dhea gus an anam. Treas aite; gu bith e air orduchadh leis an Tigharna Iofa Chriofd.

## AM BAISDE AIR A MHINUCHADH.

*C.* Carfon is e 'm Baifde an ceud Sacramaid ?

*F.* Do bhri, roimh Baifde cho 'n bheil duine comafach air aon air bith eile.

*C.* Creud is Baifde h ann ?

*F.* Tha nigheadh iomallach cuirp fo fhuirm fuidhaichte bhriathran.

*C.* Creud e ftugh riachdanach no feimail am Bhaifde ?

*F.* Uifge nadurra amhain, oir ni leoir air aon chor uifge ceardail air bith.

*C.* Creud na baifdeadh neach le uifge an rois no le bainne agus uifge ?

*F.* Bhithadh am Baifde ann fin araon fallamh agus neonithach, no gan tairbhe.

*C.* Am bheil na tri nithe feimail gu Sacramaid re fhaighail anns am Bhaifde ?

*F.* Tha go deimhin.

*C.* Creud e an ceud ni feimail ?

*F.* Gu bith cothar faicfinach iomallach air a gnathachadh anns an t' Sacramaid ; nois is e cothar faicfinach iomallach, no leath amuigh am Bhaifde,

nigheadh no h ionnladh cuirp fo fhuirm nan briatharan ſin air an orduchadh le Crioſd.

*C.* Creud e an dara ni feimail ?

*F.* Gu bith e na mheadhon iomchuidh thoirt gras Dhea dh ionnſuidh an anam, agus is e ſo ni tha 'm Baiſde deanamh, oir is cothar faicſinach e air a ghras neofhaicſinach, oir tha firinachadh agus naomhachadh air a thoirt do 'n ti tha air a bhaiſdeadh, ni nach tachairar mar bithadh am Baiſde na h abhar grais,—' An ti chreidas (deirſe Crioſd) agus a ' bhaiſdar, bithidh e air a ſhabhaladh.—Agus aris, ' Ach ata ſibh ſe air bhar n ionnladh, ach ata ſibh ſe ' air bhar naomhachadh, ach ata ſibh ſe air bhar ' firinachadh ann ainm an Tigharna Ioſa, agus tre ' Spiorad ar Dea ne.' N. Mar. xvi. 16. 1. Cor. vi. 11.

*C.* Creud e an treas ni feimail ?

*F.* Gu bith e air orduchadh le Ioſa Crioſd ar Tigharna ne.

*F.* Caite 'm bheil an t' ordugh ſin air a chuir fios ?

*F.* Anns an t' ſoiſgeul far am bheil Crioſd ag radh,—' Imichibh air an abhar ſin, agus teagaiſgibh ' gach uile chinneach, 'g am baiſdeadh ann ainm ' an Athair, agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh.' Matth. xxviii. 19.

*C.* Creud e foirm am Bhaiſde ?

*F.* Baiſdam thu N. N. an Ainm an Athair, agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

*C.* Creud ma dfhagas duine mach am focal ſin (baiſdam thu) no h aon do na tri Pearſana?

*F.* Ann ſin tha Baiſde fallam agus neonithach go deimhin.

*C.* Am feud duine air bith bhith air a ſhabhaladh gan am Baiſde ?

*F.* Cho 'n fheud go deimhin ; oir is eigin dha an dara cuid bhith air a bhaiſdeadh go firineach le uiſge;

no bhith aige ann fior run maille re dubhron, no bhith air a bhaifdeadh ann fhuil fein, mar bha nan naoidheana naomh dfhuling airfon Chriofd.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh fin ?

*F.* O'n t' foifgeul naomh far am bheil Criofd ag radh,—' Go deimhin, deimhin deiram riut mar bith ' duine air a bhreith o 'n uifge agus o 'n Spiorad, ' cho 'n urradh e dhol aftigh do rioghachd Dea.' N. Eoin. c. iii. 5.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu bheil am Baifde feimail fos do naoidheana ?

*F.* Dearbham fin o 'n earrunn fin chuala thu cheana,—' Mar bith duine air a bhreith o 'n uifge a-' gus o 'n fpiorad, cho 'n urradh e dhol aftigh do ' rioghachd Dea.' Nois is duine gach aon naoidhean air bith no leanabh, oir is duine an ti fin aige 'm bheil corp agus anam, ach tha corp agus anam aige gach uile naoidhean no leanabh. Air an abhar fin, is duine gach aon naoidhean no leanabh, agus le fin 's eigin d' a gach leanabh no naoidhean bhith air a bhaifdeadh no air a bhreith o'n uifge agus o 'n fpiorad, no cho 'n urradh e dhol aftigh do rioghachd Dea ; agus uime fin, tha 'm Baifde lan fheimail do gach uile naoidhean air bith.

*C.* Creud iad efeachta no toraidh am Bhaifde ?

*F.* Air tus ; tha fe nigheadh as an anam am peaccadh ginaidh, anns an d' rugadh finn uile, trid reafun peaccaidh ar ceud Athair ne Adhamh. An dara aite ; tha fe maitheadh gach uile peaccadh gniomhach no pearfanta araon thaobh cionta agus pian, a chuir finne fein ann a gniomh, ann a cor marinn finne peaccadh air bith roimh Baifde. An treas aite ; tha dortadh aftigh gu 'r n anam ne cleachdin a ghrais dhiadhaidh, agus 'g ar deanamh 'n ar clainne h uchd-mhachdaich Dhea. An ceathro aite ; tha e toirt

dhuinne dlighe agus coir air rioghachd neimh. An cuigo aite; tha e deanamh lorg no cothar ſpioradail anns an anam a mhairthas go brath dara cuid gu 'r mor aoibheas ann a Flaitheanas, no gu 'r mor eaſonoir ne agus truaidhe ann Ifrionn na doroinn. Fadheoi, gabhaidh e ſtigh ſinne gu'h Eaglais Dhea agus tha ſe 'g ar deanamh 'n ar clainn' is 'n ar buill do 'n Eaglais.

*C.* Cionnas tha thu dearbhadh ſin?

*F.* O 'n ſgrioptuir far am bheil N. Pol ag radh, —' Oir mhead agaibhſe 's a bhaiſdeadh ann Crioſd ' chuir ſibh umaibh Crioſd.' Gal. iii. 17. Ni nach tachairar go brath dhoibhſe bha roimh na Cinnaich, mar bha na Galatianaich, mar ſglanadh iad o 'm peaccadh ginaidh agus gniomh.

*C.* Creud an dearbhadh eile tha h agad air ſo?

*F.* Tha dearbhadh ſo eile h agam o 'n N. Pol ceudhna far am bheil e labhradh air luchd ſtriopachais, luchd Iodoil aoraidh, mearlaich, luchd adhaltranais agus breuga, nam peaccaidh anns an robh na Corintianaich go trom ciontach,—' Mar ſin ' bha cuida gaibhſe; (deirſe N. Pol ris na Corintianaich) ' ach tha ſibh air bhar n' ionnladh, ach tha ' ſibh air bhar naomhachadh, ach ata ſibh air bhar ' firinachadh ann an ainm an Tigharna Ioſa, agus ' tre Spiorad ar Dea ne.'—Aris, ' Shabhalaich e ' ſinne trid ionnladh na h ath-ghineamhuin, agus ' ath-nuadhachadh an Spioraid Naoimh a dhoirt e ' oirne go ſaibhirach trid Ioſa Crioſd ar Slanuighoir; ' chum air dhuinne bhith air ar firinachadh trid a ' ghrais ſin, gu 'm bithamid air ar deanamh 'n ar n ' oidhrean a reir dochais na beathaidh mhairtheanaich.' 1. Cor. vi. 10, 11. Titus iii. 5, 6, 7.

*C.* Cionnas chodichas tu gu bheil gach uile peaccadh air a mhaitheadh anns am Bhaiſde?

*F.* Coduicham ſin fos o 'n ſgrioptuir naomh,—

' Deanibh aithreachas agus bithibh air bhar baisdeadh ' gach aon agaibh ann an ainm Iosa Chriosd chum ' maitheanas nam peaccaidh.'—Aris, ' Eirich agus ' bith air do bhaisdeadh agus air do nigheadh uaidhe ' do pheaccaidh se ag gairmadh air ainm an Tigh- ' arna.'—Agus aris, ' Doirtidh mi mach uisge glan ' oribh, agus bithidh sibh air bhar glanadh o bhar ' 'n uile shalchara.' Gniomh. ii. 38.—xxii. 16.— Esec. xxxvi. 25.

*C.* Nach feud neach air bith maitheanas am pheaccaidh se, agus sabhaladh siorruidh fhaotin as eugmhais Baisde do riread ?

*F.* Ann da chor feudidh e, 'se ceud cor no achd, an uair tha pearsa nach bheil fos air a bhaisdeadh, ach tha go criodhol ag miannuchadh am Bhaisde, air a chuir gu bas airson creideamh Chriosd roimh dha comas bhith aige an Sacramaid so bhith air a mhinisdralachadh dha : oir tha leithaid so neach air bhaisdeadh ann a fhuil fein, agus ag faotin araon maitheanas a pheaccaidh se agus am bheatha shiorruidh reir gealla' Chriosd. Is e an dara cor, an uair nach urradh neach trid doigh no seoladh air bith minisdralachadh am Bhaisde fhaotin no sholaradh, agus gu bheil run durachdach aige am Baisde ghlacadh, ceangailte ri gradh iomlan Dhea agus aithreachas firineach a pheaccaidh se ; agus gu 'm basichadh eisan anns an sdaid so, ata so air a gairmadh Baisde an Spioraid Naoimh.

*C.* Cait' as am bheil cumhachd aige 'm Bhaisde gras thoirt, agus ar peaccaidh ne nigheadh as ?

*F.* Tha 'n cumhachd sin aige 'm Bhaisde, o h ordugh Chriosd, agus ann a feart a fhuil, a fhulangais agus a bhais se ; uaidhe sin fos ata h aige nan Sacramaidean eile an efeachta san ; oir cho 'n bheil trocair, gras, no sabhaladh re fhaotin, ach tre fulangas agus bas Iosa Criosd.

*C.* Creud am peaccadh ata h ann, duine air bith bhaiſdeadh da h uair thareis ?

*F.* Is peaccadh bhaſmhor na naomh-ghaoid ſin.

*C.* Cionnas a dhearbhas tu ſin ?

*F.* O 'n ſgrioptuir, far bheil N. Pol ag radh,—'Oir is anacomaſach dhoibhſin a chuaidh aon uair 'an ſoillſeachadh ('s e ſin trid Baiſde) agus a rinn-'adh nan luchd-coiphairt do 'n Spioraid Naoimh, 'agus thuit air falbh, a bhith aris air an athnuadh-'achadh chum peanas (no aithreachas).' Is e ſin re radh leis an dara Baiſde. Eabh. vi. 4, 5, 6.

*C.* Carſon ata Dia-Athair agus Dia-Mhathair a-gain' anns am Bhaiſde ?

*F.* Gu teaſgaiſgadh iadſan ſinn ann creideamh Chrioſd, an ceangal go deimhin tha tuitam orra, nan dearmadadh ar paranta fein ſin dheanamh, no nam baſichadh iad roimh dhuinne teachd gu h aois reaſuin.

*C.* Coilion Dia-Athair agus Dia-Mhathair dfheud-as bhith againe ?

*F.* Aon Dia-Athair agus aon Dia-Mhathair amhain reir Comhairle na Treint.

*C.* Carſon ſin ?

*F.* Chum ſineadh tuille 's fada cliamhnais ſpio-radail bhacadh, an ni tha air a cotharruingadh eadar iadſan agus an leanabh-Dia ſe, agus a h Athair agus a Mhathair ſe, ni tha na bhacal cho 'ne 'mhain gu poſadh dheanamh miolaghail, ach fos neonithach, eadar nam pairtuichoira.

*C.* Cionnas dfheudas naoidheanan am baiſdeadh aige nach bheil creideamh fhirineach ?

*F.* Ann creideamh na h Eaglais agus ann Dia-Athairan agus ann Dia-Mhathairan ſan.

*C.* Creud an t' achd anns an eigin pearſa air teachd gu h aois reaſuin e fein dheaſachadh airſon Sacramaid am Bhaiſde ghlacadh ?

*F.* Air tus; tre creideamh agus aithreachas firineach. agus air an abhar ſin tha e ro fheimail gu bith e go maith air a theagaſgadh anns an teagaſg chrioſduidh, agus gu creid e go daingean uile phuinc na creideimh Chaitholaich. An dara h aite; gu bith e go criodhol bronach airſon a h uile pheaccaidh ſe, ag cuir roimh go laidir deagh bheatha chrioſduidh chaitheadh, uile cleachdin pheaccach dhiultadh, agus lan ſaſachadh no dioladh iomlan dheanamh d' a gach neach air an d' rinn eiſan eagcoir.

*C.* Creud nam bithadh pearſa air a bhaiſdeadh as eugmhais bhith anns na ſuidhachaidh ſin?

*F.* Anns an chor ſin ghlacadh eiſan an Sacramaid agus cothar am Bhaiſde, ach cho 'n fhaidheadh e gras an t' Sacramaid no maitheanas a pheaccaidh ſe, ni nach urradh e fhaotin gus an cuir ſe cul ri h uile pheaccaidh ſe agus fuath thoirt dhoibh ſin trid aithreachas firineach.

*C.* Creud do bharrail ſe deth na mhuintir ſin chuiras daii fhada h ann Baiſde h an clainne ſe?

*F.* 'Si mo bharrail ſe, gu bheil iad ciontach deth pheaccadh trom, le bhith 'g an cuir ri cunntart bhaſachadh gan Bhaiſde, o 'n bu choir am fioſarachadh laithail fein dhearbhadh dhoibhſe gu bheil clann go grad agus go ro fhuraſda air an glacadh as le bas.

*C.* Am bheil e mar fhiachan air gach neach air teachd gu h aois reaſuin, leanabh ann cruog no cunnartas bais bhaiſdeadh an uair nach bheil Sagart re fhaotin?

*F.* Tha go deimhin iad ceangailte ſin dheanamh an uair ata naoidhean ann cunnartas bais agus nach bheil Sagart re fhaotin; oſbar tha orra fios bhith acaſan air fuirm am Bhaiſde, 'ſe ſin re radh iad thoirt fanear go maith an uair bhaiſdas iad leanabh air bith, gu bith an t' uiſge agus briathran am Bhaiſde

maille re cheile, anns an aon am ag radh, aig am dortadh an uisge air an leanabh. Baisdam thu N. ann ainm an Athair, agus am Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

*C.* Carson ata sinn deanamh feim do choilion deasghnathachaidh anns am Bhaisde ?

*F.* Gu h urram bhrosnuchadh suas do 'n t' Sacramaid, agus chialluchadh efeachtan inmheadhonach se no h astigh.

*C.* Ciod ata seidadh anail an t' Sagairt air aodainn an leanaibh ag ciallachadh ?

*F.* Cialluichidh sin gu tiligadh amach an droch spiorad tre Baisde agus gu tugadh Spiorad Dea dhasan a 'ta air a bhaisdeadh.

*C.* Carson ata 'n leanabh cotharaichte air a bhroillach agus clar aodainn le cothar na Crois ?

*F.* Chialluchadh gu d' rinnadh e h ann sin na sheirbhaisach do Chriosd ceuste.

*C.* Carson chuireadh salunn ann beula na clainne aig Baisde ?

*F.* Chialluchadh gu 'n glac iad tre Baisde gras agus tiodhlacaidh gu h anamse choimheadh o thruallidcachd pheaccaidh, agus rabhadh thoirt do chriosdaidhean gu 'm bu choir an uile gniomharan agus am briatharan se bhith air an deagh dheasachadh le gliocas agus crionachd ata cialluichte leis an t' salunn.

*C.* Carson ata an Sagart ag cuir seile air cluasan agus pollaran an leanaibh ?

*F.* Do bhri, gu 'n do slanuich Criosd fein tre sin dheanamh, aon bha h araon balbh agus bodhar, agus fos chialluchadh gu bheil a chluasan foisgailte do fhocal na creideimh tre Baisde, agus a phollaran do dh aile cubhruidh nan subhailcin criosduidh.

*C.* Carson dfheoruichas an Sagart deth leanabh, am bheil se diulteadh an Diabhal agus a ghloireimasa uile ? C c

*F.* Chialluchadh an ti ſin leis an aill bhith na leanabh aig Dia nach urradh e bhith na leanabh aige an Diabhal no buintin bhith aige ris.

*C.* Ciod is ciall do iomad ungaidh an leanaibh?

*F.*—i. Ungadh e air a cheann chialluchadh gur coiphairtuiche tre Baiſde e do h inmhe rioghol Chrioſd.—ii. Ungadh e air a ghualinn ſe chialluchadh gur eigin dhaſan a chrois ſe ghiulanadh go miſnachail. —iii. Ungadh e air a bhroillach ſe chialluchadh gu neartuichadh an criodhe ann ſin le gras gu cathachadh ann aghai an Diabhail.

*C.* Creud is ciall do 'n chulidh ghlan gheal ſin air a toirt do 'n leanabh?

*F.* Cialluichidh ſin an glanadh agus an neochiontas ſin a 'ta ſe glacadh anns am Bhaiſde.

*C.* Creud ata 'n ſollus beannuichte ſin air a thoirt do 'n leanabh ag cialluchadh?

*F.* Cialluichidh ſin ſollus na creideimh agus teine h a ghraidh ſin leis am bheil anamſe air a ſgeadachadh tre Baiſde.

*C.* Nach chreid Athreacha nan ceud linnin gu 'm bu choir gach leanabh no naoidhean bhith air am baiſdeadh, agus fos gu robh am Baiſde feimail agus riachdanach dhoibhſe chum bhith ſabhailte?

*F.* Chreid iad go deimhin mar ata ſe ro ſhoilleir uaidhe ſgriobhuina fein air a cheann teagaiſg ſo, agus mar dhearbhadh air ſo, tha N. Dioniſius Deiſciobal nan Apſtal fein ag radh ſan cheud linn, agus fos ag deimhnuchadh gur beuloideas no toirbheartas firineach o na h Apſtail e—' Gur coir naoidheana bhith ' air am baiſdeadh.' L. Eccleſ. Hierar. C. ult. part. ult.

San cheud linn ſo mar an ceudhna deir N. Clemaint —' Bhri gu bheil anbhainachd ar ceud Breith, ' a rinnadh dhuibhſe leis an duine, air gearradh air

'falbh do aon ath-ghinte le uifge, agus air a bhreith 'do Dhia, agus mar fo fadheoi thig thu chum 'flainte; air ach eile ni bheil e comafach.' Epift.

*C.* Am b' i fin creideamh an dara linn mar an ceudhna thaobh Baifde nan naoidheana?

*F.* B' i fo an creideamh gan amharas, agus mar fhiadhnuis air fin N. Ireneus a deir fan linn fo—'Tha 'iadfan uile air an fabhaladh a 'ta air an ath-ghineadh 'ann Criofd, Naoidheana, Clann, Daoine og, agus 'fean.' L. 2. c. 39. Tha thu faicin uaidhe fo gur eigin do gach naoidhean go maith ri duine bhith air am baifdeadh chum bhith fabhailte.

*C.* B' i fo fos creideamh an treas linn thaobh feimalachd am Bhaifde chum flainte agus fonas fiorruidh?

*F.* B' i go deimhin, oir anns an linn fo deir Origenes—'Gu 'n duair an Eaglais beuloideas o na 'h Apftail, thoirt Baifde fos do nan aondan beag.' L. 5. in c. 6. ad Rom.

San linn fo fos deir N. Ciprian—'Chunnicar 'maith cho 'n e 'mhain dhafan, ach do na Chomh-'airle iomlan, gu 'm bithadh nan aondan beag 'air am baifdeadh, eadhon roimh an t' fheachdo la.' L. 3. Epift. ad Fidum.

*C.* B' i fo mar an ceudhna creideamh an cheathro linn?

*F.* B' i go deimhin, oir dhith N. Epiphanius, Cerinthus airfon Eireacachd—'Chionn teagafgadh 'gu feud duine bhith fabhailte as eugmhais Baifde.' Hæref. 27.

*C.* B' i fo fos creideamh an chuigo linn thaobh Baifde?

*F.* B' i gan amharas, oir deir N. Auguftin fan linn fo—'Ma 's aill leat bhith na do Chaitholach, na 'creid, na teagaifg, na abair, gu feud naoidheana,

' air an toirt as le bas roimh dhoibh bhith air am ' baisdeadh, teachd chum maitheanas am peaccaidh ' ginaidh.' Agus aris,—' Co b' e air bith a their ' gu bith nan aondan beag air an ath-bheothachadh ' ann Criosd a 'ta tar amach as a bheatha so, as eug- ' mhais coiphairtuchadh an t' Sacramaid so: tha ' duine so araon ag toirt annaghairadh do shearmo- ' nachadh nan Apstal, agus ag ditheadh na h Eag- ' lais iomlan. Carson uime sin ata siad deanamh ' cabhag agus ag ritheadh go grad leis nan aondan ' beag gu bhith air am baisdeadh, ach chionn gu ' bheil iad ag creidsin gan teagamh, air achd eile ' nach urradh iad bhith air an ath-bheothachadh ' ann Criosd?' Epist. 28. ad Hierom.

*C.* Creud thuairt Comhairlean na h Eaglais thaobh Bhaisde?

*F.* Shocruich ceud Comhairle coitchion Nicen ag radh—' Co b' e air bith an neach ata air a bhaisd- ' eadh, a 'ta se dol sios (chum an uisge) ciontach do ' pheaccaidh, &c. agus dol suas saor o pheaccadh (as ' an uisge) air a dheanamh do Dhia, na h oidhre do ' ghras se, comhoidhre fos do Chriosd, air dha Criosd ' fein chuir airsan, mar ata e sgriobhta, &c.' L. 3. Decret. de Sancto Baptismo.

Shocruich an dara Comhairle Milemhitanach—' Co ' air bith neach dh aithas Baisde do Clann air an ur ' bhreith, no their, nach bheil iad ag cotharruing- ' adh neoni do pheaccaidh ghinaidh o h Adhamh, a ' dfheudas bhith air a ghlanadh le tobar na h ath- ' gheineamhuin, bithadh e Anathema.' C. 2. Act. 5.

*C.* Ach nach dubhairt Dia ri Abraham, is mise do Dhia sa, agus Dia do shliochd sa. Gen. xvii. 7. Uime sin, ata sinn air ar deanamh 'n ar Clann do Dhia le bhith air ar bhreith o Pharanta creidmhaich; agus le sin, ni bheil feim sam Baisde?

*F.* Tha gealladh sin go litireach ma thiomchioll

dion airid agus agh ſaoghalta, cho 'n ann ma mhaith-eanas peaccaidh agus a bheatha ſhiorruidh ; ni mo dfheudas ſinne bhith 'n ar Clann do h Abraham tre genealachd feoilmhor, no tre Parantan feoilmhor, (oir cho 'n Iudhaich ſinne) ach amhain tre genealachd ſpioradail (eadhon tre Baiſde) trid am bheil ſinn air ar gineadh do Dhia, agus air ar deanamh 'n ar Braithre do Crioſd, Mic Abrahaim, an ti 'ſe Athair gach uile tre creideamh, cho 'n ann tre genealachd feoilmhor.

*C.* Ach nach deir fos an ſgrioptuir—' Oir ata ' an duine gan chreideamh air a naomhachadh leis ' a mhnaoi creidmhach, agus ata am bhean gan ' creideamh air a naomhachadh leis an fhear chreid-' mhach, air neo bhithadh bhar Clann neoghlan, ' ach anois ata ſiad naomha.' 1 Cor. vii. 14. ?

*F.* Nan dearbhadh an earrunn ſo ni ſam bith air do ſhon, ghearbhadh i mar an ceudhna gu 'm feud an duine anachreidmhach agus a bhean ana-chreidmhach bhith air an naomhachadh agus air an ſabhaladh fos gan Bhaiſde gan creideamh, go maith ri 'n Clann ſa, ni nach do chum duine riamh ris : ach leig do N. Auguſtin da fhreagar-adh,—' Cho 'n bheil e 're chumail ris gan teagamh ' air bhith, ciod air bhith bha ſan naomhachadh ſin, ' ni robh cumhachd aige Crioſduidhean dheanamh, ' no peaccaidh mhaitheadh, mar bithadh iad air an ' deanamh nan Creidmhaich tre naomhachadh Eag-' laiſda, agus Sacramaid. Ni mo dfheudas Clann ' bheag (cia naomh air bith no firineach bha 'm ' Paranta) bhith air an ſaoreadh o chionta peaccaidh ' ginaidh, mar bith iad air am beiſdeadh ann a ' Crioſd. Uaidhe ſo tha e tarla nach urradh aon ' neach bhith'air an ath-ghineadh 'n am Paranta ſe, ' air dha bhith, gan bhith air a bhreith ; ach ma

'bhithas eiſan air a bhreith, ata e iomchuidh gu 'n ath-ghineadh e, do bhri, mar bith neach air 'a bhreith a ris, cho 'n urradh e Rioghachd Dhea 'fhaicin.' L. iii. De peccat. merit. et remiſſ. C. 12.

*C.* Cho robh Crioſd fein air a bhaiſdeadh gu deich blianadh thar fichad dh' aois. Uime ſin, cho 'n bheil am Baiſde feimail do naoidheana chum ſlainte?

*F.* Cho do ghineadh, cho d' rugadh eiſan ann peaccadh ginaidh, mar ghineadh agus mar rugadh ſinn, agus cho robh feim idir aige ſan air a Bhaiſde, ni mo bha ſe ann cunntart air bith bais, mar ata ſinne gach la.

*C.* Tha an ſgrioptuir ag radh ann iomad aite deth, gur eigin dhoibh bhith air an teagaſgadh ma 's baiſdar iad. Uime ſin cho bu choir naoidheana bhaiſdeadh, bhri nach urradh iad teagaſg ghlacadh?

*F.* 'Seigin dhoibhſe a thanic gu tuigſe agus reaſun bhith air an teagaſgadh, ata mi 'g aidmhuchadh, ach aitham gur eigin naoidheana theagaſgadh; giodheadh is eigin am baiſdeadh mar dhearbhadh a cheana.

*C.* Na bithadh am Baiſde feimail chum ſlainte agus ſonas ſiorruidh gach aon neach, bhithadh miltean do naoidheana air an damnadh gan pheaccadh air bith, ni tha eagcoirach?

*F.* Gan pheaccadh gniomh ach ata mi 'g aidmhuchadh, as eugmhais pheaccadh ginaidh aitham,—'Oir 'mar ann Adhamh ata gach uile ag faighail bais; 'agus gach uile air am breith nan Clainne na feirge.' 1. Cor. xv. 22. Is leoir ſo chum damnadh gach neach gheibh bas fo leithaid ſo do chionta fhirinachadh.

*C.* Nach deir mar an ceudhna an ſgrioptuir as eugmhais creideamh ni bheil e comaſach Dia thoilachadh, agus ann lorg ſin ni bheil e comaſach bhith

ſabhailte: ach cho 'n urradh creideamh bhith aige Clann bheag; uime ſin, cho 'n bheil am Baiſde feimail dhoibhſin chum ſlainte?

*F.* Aidmhuicham nach urradh iad creideamh ghniomhach bhith aca, agus ni mo tha ſo feimail dhoibh, ge gu bheil e feimail dhoibhſe a thanic gu aois: oir mar fhuair iad bas ann Adhamh, agus mar pheaccaich iad amhain tre toil luchd eile, amhuil ſin ata e ceart gu 'n ath-bheothichar iad tre creideamh luchd eile, eadhon tre creideamh na h Eaglais.

## AN CODHAINGNACHADH AIR A MHINUCHADH.

*C.* Creud is ciall do 'n Chodhaingnachadh no dhol fo lamh Eaſbuig?

*F.* Sacramaid trid an glac na creidmhaich ann deidh Baiſde an Spiorad Naomh le dol fo lamhan an Eaſbuig agus urnuidh, air a dhol ann compailt maille re h ungadh air an clar-chinn ſe.

*C.* Creud is ſtugh do 'n t' Sacramaid ſo?

*F.* Ola coimheaſgte le h Ice air a beannachadh leis an Eaſbuig.

*C.* Creud e foirm an t' Sacramaid ſo?

*F.* Tha na briatharan ſo.—' Cotharaicham thu ' le cothar na crois, codhaingnaicham thu le h ola ' na ſlainte ann ainm an Athair, agus am Mhic, a- ' gus an Spioraid Naoimh.' Amen.

*C.* Creud e cothar iomollach an t' Sacramaid ſo?

*F.* Dhol fo lamhan an Eaſbuig maille re urnuidh agus ungadh.

*C.* Cionnas choduichas tu ſin?

*F.* O'n ſgrioptuir far leabhidh ſinne, 'n uair dh

iompaich N. Philip an Deacoin Baille nan Samarianaich dh ionnſuidh na creideamh : gu 'n chuir na Apſtalan bh' aig Ieruſalem ſios da Eaſbuig eadhon N. Peadar agus Eoin 'g an codhaingnachadh ne,—
' Agus an uair chuala na h Apſlalan a bha ann
' Ieruſalem gu 'n ghabh Samaria re focal Dea, chuir
' iad d' an ionnſuidh ne Peadar agus Eoin. Agus
' air dol ſios dhoibhſe, ghuidh iad air an ſon ne
' gu 'm faidheadh iad an Spiorad Naomh : oir
' cho tanic e fos anuas orra, ach bhaiſdeadh iad
' amhain ann ainm an Tigharna Ioſa : ann ſin
' chuir iad an lamhan orra, agus ghlac iad an
' Spiorad Naomh.' Gniomh. xviii. 14, 15, 16.

*C.* An tug fos N. Pol an Sacramaid ſo do na creidmaich go maith ris am Baiſde ?

*F.* Thug e go deimhin mar chi ſinn o ghniomhara nan Agſtal, far bheil ſinn ag leabhadh gu 'n chodhaingnaich e ma thiomchioll dha dheug deth dheiſciobail N. Eoin Baiſde,—Dubhairt Pol riu
' an duair ſibh an Spiorad Naomh o'n chreid ſibh ?
' Agus thuairt iadſan ris, cho chuala ſinn an urread
' agus am bheil an Spiorad Naomh ann Agus
' dubhairt e riu creud ma ſeadh anns na bhaiſdeadh
' ſibh ? Agus thuairt iadſan ris am Baiſde Eoin.—
' Agus an uair chuala iad ſo bhaiſdeadh iad ann
' ainm an Tigharna Ioſa. Agus an uair chuir Pol
' a lamhan ſe orra thanic an Spiorad Naomh anuas
' orra.' Gniomh. xix. 2, 3, 5, 9.

*C.* Creud an dearbhadh agad airſon an ungadh ata air a ghnathachadh anns an t' Sacramaid ſo ?

*F.* Tha ſgrioptuir ſo agam air ſin far bheil N. Pol ag radh,—' Nois an ti tha 'g ar codhaingnach-
' adh ne maille ribhſe ann Crioſd, agus a dh ung-
' ſinn, is e Dia e ; neach fos chuir ſeala h oirne (leis
' an chothar Spioradail) agus thug dhuinn' geall.

‘ daingnaich (no h earlas) an Spioraid Naoimh ann ‘ ar criodheacha ne.’ 2. Cor. i. 21, 22.

*C.* Creud e toradh inmheadhonach an t' Sacramaid ſo?

*F.* Tha glacadh an Spioraid Naoimh, oir tha an Sacramaid ſo coiphairtuchadh ris an anam tobar gach grais eadhon an Spiorad Naomh le uile thiodhlacaidh ſe. Ach tha ſe toirt ann a tomhas airid gras na neartais no na treunais neartuchadh an anam ann aghai h uile naimhde faicſinach agus neofhaicſinach na Creideimh.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu 'n d' orduich Crioſd an Sacramaid ſo?

*F.* Dearbham ſin o ghnathachadh direach agus deantas ſoilleir nan Apſtal agus creideamh bith bhuan na h Eaglais. 'Se ſin re radh gu 'n tug na h Apſtalan an Spiorad Naomh do na creidmhaich 'n an laan fein tre dol fo lamhan, agus ann lorg a ghniomh ſin, thanic an Spiorad Naomh anuas orra. Nois cho robh e comaſach gu 'n deanadh na h Apſtalan ſo mar bithadh ordugh aca o Dhia chum ſin dheanamh: ni mo bha e comaſach, gu 'n tigeadh an Spiorad Naomh anuas dhaingnachadh an ghniomh ſo, mar b' e h ordugh fein bha 'n: ach chi ſinn gu 'n tanic an Spiorad Naomh anuas orra go deimhin, ni 's ro leoir dhearbhadh gur Sacramaid ſirineach an Codhaingnachadh. Oſbar b' e ſo buan chreideamh Eaglais Chrioſd anns gach uile linn.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gur Sacramaid ſirineach an Codhaingnachadh no dhol ſo lamhan an Eaſbuig?

*F.* Do bhri, gu bheil e ſoilleir o Ghniomhara nan Apſtal viii. gu bheil aige an t' Sacramaid cothar faicſinach o taobh amuigh ann dol ſo lamhan an

Eaſbuig, air a ghras neofhaicſinach ceangailte ris ſin ; 'ſe ſin re radh coiphairtuchad an Spioraid Naoimh, agus ann lorg ſin is cothar faicſinach air a ghras neofhaicſinach an Chodhaingnachadh, agus air an abhar ſin is fior Shacramaid e.

*C.* Carſon ata h Ola air a ghnathachadh anns an t' Sacramaid ſo ?

*F.* Chialluchadh gur e priomh gniomh airid an t' Sacramaid ſo ar deanamh 'n ar Crioſduidhean iomlan, coilionte, agus comaſach air ar creideamh aidmhaladh ann lathair Antigharnan gheur-leaneamhuinach.

*C.* Carſon ata 'n Ice air a gnathachadh anns an t' Sacramaid ſo ?

*F.* Chialluchadh deagh aile milis an Ainm Chrioſduidh reir ſin,—' Oir ata ſinne do Dhia 'n ' ar 'n aile cubhruidh Chrioſd.' 2. Corin. ii. 15.

*C.* Caite anns am bheil ſpionnadh no neart an Chodhaingnachaidh ag foillſuichadh amach ?

*F.* Ann muingin neoghealtach agus miſnachail nan Apſtal, nan Mairtairan, agus Naoimh Dhea ann deidh dhoibh an Spiorad Naomh ghlacadh.

*C.* C' uine no creud an uair bha na h Apſtalan air an codhaingnachadh ?

*F.* Air Dia-domhnuich na Coinguis ann an achd iongantach agus neochumanta ag tuirlinadh nuas do 'n Spioraid Naoimh orra h ann a Teangean teine.

*C.* Am bheil an Codhaingnachadh ag toirt cothar ?

*F.* Tha go deimhin reir an ſgrioptuir a 'ta oſard coduichte far am bheil ſinn ag leabhadh,—' An ' ti fos chuir ſeala oirne.' 'Se ſin, le cothar ſpioradail. 2. Corin. i. 22.

*C.* Co e Miniſdair an t' Sacramaid ſo ?

*F.* An t' Easbuig amhain mar chi sinn o ghniomh-ara nan Apstal, gu robh da h Easbuig air an chuir sios gu Samaria thoirt an t' Sacramaid so do na ceud creidmhaich.

*C.* Am bheil an Sacramaid so uime sin, go h iomlan feimail chum slainte siorruidh ?

*C.* Cho 'n bheil e go ro fheimail agus nach feud pearsa bhith sabhailte as eugmhais se, giodheadh bu' pheaccadh bhith ann a dhearmad an uair dfheudadh pearsa sin bhith aige go furasda; agus bu ro mhor an cionta tair dheanamh air.

*C.* Creud iadsan aige am bheil an tuille feim do ghras an t' Sacramaid so ?

*F.* Iadsan uile tha nochde do gheur-leaneamhuin airson an creideamh no 'n crabhachd firineach, no do bhuaireadh ann aghai na creideimh.

*C.* Am bheil e na pheaccadh mor gan a ghlacadh an uair dfheudar fhaotin go socarach ?

*C.* Tha go deimhin ma 's an tre tair no dearmad a nitar sin.

*C.* Cionnas choduichas tu sin ?

*F.* Do bhri, tre sin dheanamh tha sinne 'g ar cuir fein ann mor chunnartas ar creideamh aith-eadh : oir is ann ann aghai an chunnartais so go h airid dh orduich Criosd ar Tigharna an Sacramaid so.

*C.* Ciod an suidhachadh anns an eigin neach bhith ann, chum dluthachadh go fiuntach ionnsuidh Sacramaid na Codhaingnachaidh ?

*F.* Is eigin dha bhith saor o gach uile peaccadh basmhor, agus bhith ann sdaid grais : oir cho tig an Spiorad Naomh go brath ionnsuidh anam a 'ta Satan ag sealbhachadh tre peaccadh basmhor air bith.

*C.* Creud an t' achd uime sin, anns an eigin neach

e fein dheasachadh airson Sacramaid na Codhaingnachaidh ghlacadh.

*F.* Air tus; 's eigin dha h a choguis fein cheasnuchadh go maith agus ma gheibh e i trom le peaccadh antoiloil, is eigin dha thoirt fanear go maith a glanadh tre fior aidmhal a pheaccaidh se. An dara aite; 's eigin dha go tric agus go durachdach gairmadh air Dia chum anamse dheasachadh airson glacadh an Spioraid Naoimh.

*C.* Am feud neach an Sacramaid so ghlacadh da h uair?

*F.* Cho 'n fheud e; do bhri, gu bheil an Sacramaid so cuir cothar no seala anns an anam a 'ta fantin ann go brath. O so tha iadsan ceangailte na 's moa, a 'ta gu bhith air an codhaingnachadh bhith moran na's curamaich' ag teachd ionnsuidh an t' Sacramaid so go siuntach agus go ro dheasaichte; bhri nach feud neach a ghlacadh ach aon uair amhain, agus ma ghlacas iad e go neoshuidhaichte, ni bheil pairt acasan anns a ghras a 'ta air a choiphairtuchadh ris an anam, oir ann aite gras fhaotin tha iad ag tuitam ann a cionta trom na naomh-ghaoid.

*C.* Ciod an aois aig am bheil anois an Codhaingnachadh air a ghlacadh go cumanta?

*F.* Aig seachd bhianadh aois.

*C.* Carson nach glacar na 's luathe e?

*F.* Chum gu bithamid comasach sinne fein dheasachadh air a shon, agus chuimhnachadh gu 'n duair sinn e; oir cho 'n urrradh e bhith air a thoirt da h uair.

*C.* Carson ata buille beag air a thoirt do 'n ti tha daingnaichte air a ghruaidh se?

*F.* Chialluchadh gu 'n d' rinnadh e ann sin na Shaighaidair do Chriosd, agus gur eigin dhasan bhith deas dfhulangadh buillean, sgiursan agus tair air a sga se.

*C.* An eigin dhuinne, Dia-Athair air bith bhith again' anns a Chodhaingnachadh?

*F.* Bu choir aon Dia-Athair no Dia-Mhathair bhith againe go deimhin.

*C.* An eigin a ghlacadh ag trofgadh?

*F.* Tha e ceart teachd da ionnfuidh ag trofgadh; oir is ann ag trofgadh fhuair na h Apftalan an Spiorad Naomh, ach cho 'n bheil an trofgadh go h iomlan feimail.

*C.* Am bheil udharas nan fean Athreacha nan ceud linnin agad airfon Sacramaid Chodhaingnachaidh?

*F.* Tha fin agam mar chi thu o'n fgriobhuinan fein go foilleir. Ata N. Clemaint am Papa, am Mairtair agus Deifciobal nan Apftal fein, ag radh. (Thoir a bhriathran go maith fanear),—' 'S eigin do ' gach uile cabhag dheanamh (cotharich am focal ' cabhag) gan dail gu bhith air ath-ghineadh do ' Dhia, agus fadheoi bhith air a chodhaingnach-' adh leis an Eafbuig, is e fin, ghlacadh gras ' feachd phillte h an Spioraid Naoimh. Do bhri ' air modh eile cho 'n urradh an ti tha baifdta ' bhith na Chriofduidh iomlan, &c. An ni fhuair ' finn' o Pheadar beannuichte, agus a theagaifg na ' h Apftalan eile uile, agus dh orduich ar Tigharna.' In epift. ad Iulium.

*C.* Creud an dearbhadh ata agad airfon ola h an t' Sacramaid fo, o'n linn fo?

*F.* Tha briathran N. Dionifius (thoir an aire;) ' Ach ata criochnachadh ungaidh nan ungadh ag ' toirt fos teachd an Spiorad Naoimh dhoibhfin a 'ta ' coifreaghte tre diamhir ro naomh na h ath-ghin-' eaidh.' Ecclef. Hierarch. c. viii. part. 3.

*C.* Creud an dearbhadh air fon fo o 'n treas linn?

*F.* Anns an treas linn tha Tertullian ag radh,—'Ata 'n fheoil air a h ungadh, chum gu 'm bithadh 'an t' anam coisreaghte, tha 'n fheoil air a dorch-'achadh le dol fo nan lamhan, chum gu 'm bithadh 'an t' anam soillsuichte leis an Spiorad Naomh.' L. De resurrect. carnis.

Anns an linn cheudhna tha Clemaint Alexandria ag radh,—' An ti shoillsuich eisan le Sacra-'maid am Bhaisd, chotharaich se eisan ann deidh 'sin le seala (no cothar) ar Tigharna.' Apud Euseb. l. iii. c. 17. In Ruff. 23.

*C.* Creud an dearbhadh a 'ta agad airson an t' Sacramaid so anns an cheathro linn?

*F.* Tha Papa Melchiades ag teagasgadh,—' Nach 'feud am Baisde agus an Codhaingnachadh bhith 'air aon achd air an dealachadh o cheile, ach leis am 'bhas ag bacadh, agus cho 'n urradh aon diubh go 'ceart bhith iomlan gan an aon eile: agus mar ata an 'Codhaingnachadh air a thoirt leis na daoin' is airde, 'amhuil sin bhearar tuille urram dha na do 'n 'Bhaisde.' Faic Papa Urban. Diss. distinct. 4, &c. 5. cap. De his, &c.

Anns an linn cheudhna so deirse N. Ambros, —' Tha cothar no seala naomh ag leantin, bhri 'gu bheil se leantin ann deidh an Tobar chum gu ''m bithadh iomlanachd deanta 'n uair ag gairm-'adh do 'n Easbuig, ata an Spiorad Naomh air a 'thoirt.' L. de Sacramentis, c. 2.

Anns an linn so fos deirse N. Ierom air a phonc so,—' Nach aithne dhuit fos (deir se) gur e 'so nos nan Eaglaisan, gu 'n cuireadh lamhan air 'an leithaidin sin, agus a bha baisdta, agus mar so 'gu 'm bith an Spiorad Naomh air a ghairmadh. 'An iarr thu caite bheil e sgriobhta? Ann a 'Gniomhara nan Apstal, agus ge nach robh udh-

'aras ſgrioptuir ann airſon ſin, giodheadh bhithadh 'aontuchadh an t' ſaoghail iomlan anns an chuis ſo, 'ionnann ri riaghailt no h aithne, oir ata iomad 'nithe eile fos ann, a 'ta air an coimheadh anns na h 'Eaglaiſa (tre beuloideas no toirbheartas) ag glacadh 'udharas an lagha ſgriobhta.' Ann a Litirſa ann aghai Lucifeir.

Tha thu faicin gu bheil e 'g aidmhaladh ſin bhith air aithneadh anns an ſgrioptuir, agus ge nach bithadh e mar ſin, giodheadh gur ionnann e ri h aithne, agus gu bheil udharas an lagha ſgriobhta aige: bhri gur toirbheartas no beuloideas Apſtalach ann, gur eigin iadſan chuaidh bhaiſdeadh bhith fos air an codhaingnachadh tre dol fo lamhan Eaſbuig.

*C.* Am bheil aon do Chomhairlean na h Eaglais agad ſa air ſo?

*F.* Tha, dh orduich Comhairle Eleberinach,—'Ma ni ſe ſearbhais ('ſe ſin ann deidh Baiſde) 'thugadh eiſan dh ionnſuidh an Eaſbuig, chum gu 'deanadh iomlan e tre dol fo nan lamhan.' Can. 38. anns an cheathro linn mu thiomchioll am ceud Chomhairle Nicen.

Dh orduich fos Comhairle Laodoceanach,—'Gur 'eigin iadſan a 'ta air am baiſdeadh, fos an t' ungadh 'naomh ghlacadh ann deidh Baiſde agus bhith air 'an deanamh nan luchd cophairtuiche air an Riogh-'achd neamhaidh.' c. 48. Faic uaidhe ſo cionnas ata 'n aon creideamh air a teagaſgadh an diugh leis an Eaglais Chaitholach a bha air a teagaſgadh leis na ceud chreidmhaich ann fior thoiſach na h Eaglais Chriosduidh.

## AN EUCHARISD NAOMH, NO CORP CHRIOSD, NO SUIPAIR AN TIGHARNA AIR A MHINUCHADH.

*C.* CREUD e an treas Sacramaid?

*F.* Tha an Eucharifd bheannuichte no Sacramaid Cuirp agus Fola Chriofd ar Slanuighoir beannuichte fa.

*C.* Co leis bha 'n Sacramaid fo air a chotharachadh amach anns an t' fean lagh?

*F.* Le Craobh na beathaidh, an Tom lofgaidh, Aran agus Fion Mhelchifedec, an t' Uan Caifg, Manna neamhaidh, agus le Airc na Cumhnainnta.

*C.* Am bheil an Eucharifd bheannuichte no Suipair an Tigharna dol fada ofcionn nan cothara fin, ann feothas agus ann oirdheircas?

*F.* Tha go fada agus ata 'n Corp Sufbuinach ag dol ofcionn fgaile a Chuirp.

*C.* Creud is ciall do 'n ainm Eucharifd?

*F.* Cialluichidh fin deagh ghras no buidheachas, bhri gu bheil i cumail innte fein Udhar agus Tobar gach grais, agus fos an tiodhlacadh Dea agus duine 's airde.

*C.* C' uine dh orduich Criofd an Eucharifd bheannuichte?

*F.* Aig an t' Suipair dheirionach.

*C.* Carfon fin?

*F.* Chum fin fhagail d' a Eaglais fe mar a gheall deirionach agus bu mhoa deth ghraidh fe.

*C.* Creud i 'n Eucharifd bheannuichte?

*F.* Is i 'n Eucharifd, fior Chorp agus Fuil fhirineach Iofa Criofd, am fior Dhia agus am fior Dhuine, Criofd go h iomlan fo fceimha no riochda h iomollach arain agus fion.

*C.* Creud an t' achd anns am bheil Criosd a lathair so na riochda sin ?

*F.* Ata Criosd ann sin tre Lathairachd fior agus firineach a naduir diadhaidh agus daona se, agus cho 'n ann go fioghairach amhain mar is aill le moran do na Protestanaich.

*C.* Cionnas dhearbhas tu Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chriosd anns an t' Sacramaid so ?

*F.* Dearbham sin leis na argumaidean agus na sgrioptuira so leanas.

*C.* Creud e do cheud argumaid se ?

*F.* Ata sinne glacadh no gabhail ann a Sacramaid beannuichte na h Eucharisd no Suipair an Tigharna, an Corp ceudhna sin a bha air a thoirt, agus air a bhriseadh air ar son sa, agus an Fhuil cheudhna sin a bha air a dortadh airson maitheanas ar peaccaidh ne. Ach an Corp a bha air a thoirt, agus air a bhriseadh air ar son sa, agus an Fhuil a bha air a dortadh airson maitheanas ar peaccaidh ne, b' e sin go deimhin Corp agus Fuil fhirineach nadurra agus shusbuinach Iosa Criosd, agus cho b' e fioghair no cothar amhain bha 'n deth. Air an abhar sin, ata sinn' ag glacadh ann a Sacramaid beannuichte na h Eucharisd no Suipair an Tigharna, Corp agus Fuil fhirineach nadurra agus shusbuinach Iosa Criosd, agus cho 'n e fioghair no cothar amhain deth.

*C.* An dearbh thu an t' argumaid so o'n sgrioptuir naomh ?

*F.* Dearbham sin o bhriathran soilleir an orduigh dhiadhaidh, air tus—' Ghlac Iosa Aran, agus bhean-' nuich se e, agus thug e do na Deisciobail e, agus a ' dubhairt e, Gabhibh, ithibh ; 'Se so mo Chorp sa. ' Agus air glacadh a chupan, agus air toirt buidh-' eachas, thug e dhoibhsin e, ag radh, Olibh uile ' dheth. Oir is i so m' Fhuil se na Tiomnai' Nuaidh

'a dhoirtar airſon morain chum maitheanas peaccaidh.' N. Matth. xxvi. 26, 27, 28.

An dara h aite; o N. Marc,—'Ghlac Ioſa Aran, 'agus thareis a bheannachadh, bhris ſe e, agus thug 'e dhoibhſin e, agus dubhairt ſe riu, Glacibh, 'ithibh; 'Se ſo mo Chorp ſa. Agus air glacadh 'a chupan, agus air buidheachas thoirt, thug e 'dhoibh e, agus dh oil iad uile dheth, ag radh, Is i 'ſo m' Fhuil ſe na Tiomnai' Nuaidh a dhoirtar air'ſon morain.' N. Marc. xiv. 22, 23.

An treas aite; o N. Lucais,—'Agus Ghlac ſe Aran, 'agus thareis buidheachas a thoirt, bhris ſe e, agus 'thug e dhoihhſin e, ag radh, 'Se ſo mo Chorp ſa 'a 'ta air a thoirt air bhar ſon ſa: deanibh ſo ann 'a cuimhnachan ormſa. Agus mar an ceudhna 'an cupan ann deidh na Suipair, ag radh, Is e an 'cupan ſo an Tiomna' Nuadh ann m' Fhuil ſe, a 'dhoirteadh ar bhar ſon ſa.' N. Luc. xxii. 19, 20.

An ceathro h aite; o N. Pol,—'Oir fhuair miſe 'o'n Tigharna an ni ſin fos thug mi dhuibhſe, gun 'ghlac an Tigharna Ioſa Aran, anns an oiche an do'bhrathadh e, agus air buidheachas thoirt, bhris 'ſe e, agus a dubhairt e, Gabhibh, ithibh; 'Se ſo 'mo Chorpſa a 'ta air a bhriſeadh air bhar ſon ſa: 'deanibh ſo ann a cuimhnachan ormſa; fos air an 'achd ceudhna ghlac ſe an cupan thareis an t' Suip'air, ag radh, Is e an cupan ſo an Tiomna' Nuadh 'ann m' Fhuil ſe.' 1. Cor. xi. 23, 24.

*C.* Ciod ata thu codhunadh o'n ſgrioptuir ſo?

*F.* An ni ſo: nois an Corp ſin a bha air a bhriſeadh, agus air iobradh air ar ſon ſa, agus Fuil na tiomnai' nuaidh a dhoirtadh air ar ſon ſa; b' e ſin gan amharas, fior Chorp agus fior Fhuil Chrioſd. Air an abhar ſin, an ni ſin ata Crioſd ag toirt dhuinn' anns an t' Sacramaid bheannuichte ſo, 'ſe go deimhin

a fhior Chorp agus a fhior Fhuilſe ann, cho 'n urradh ni bhith na 's ſoilleire.

*C.* Cionnas choduichas tu gu 'n tug Crioſd a Chorp agus a Fhuil fhirineach ſe air ar ſon ſa?

*F.* Dearbham ſin o N. Pol, far bheil e ag radh, —' Ghradhaich Crioſd fos an Eaglais, agus thug ſe ' e fein air a ſon ſa, &c. Tre Fhuil fein chuaidh e ' 'ſteach aon uair do 'n ionad naomh.' Epheſ. v. 25. Eabh. ix. 12. Nois radh, gu 'n tug Crioſd Corp taibhſeach no ſgaileach air ar ſon ſa, no gu 'n dhoirt ſe Fuil air bith eile airſon maitheanas ar peacaidh ne, ach a fhior Fhuil nadurra fein; deiram ſo radh is e h ann Eireacachd nam Manicheanach, o chean fada air an ditheadh leis an Eaglais. Ach cho 'n bheil e na Eireacachd na 's lughe radh gu 'n tug ſe aran cumanta, no gu 'n dhoirt e Fuil chumanta amhain airſon maitheanas ar peaccaidh ne, air dhoibh bhith deante na cotharan agus na fioghaira naomh amhain, mar deir na Proteſtanaich.

*C.* Carſon ata thu gabhail briathran Chrioſd aig an t' Suipair dheirionach a reir na litir, na 's tocha no reir an t' ſeagh fhioghaireach?

*F.* Dfheudadh tu go maith iarreadh carſon ata fear-aſdair ag taoghadh an t' ſlighe no rod mor na 's fearre na dhol tre frith rod le cunnartas lan ſhoilleir a ſlighe ſa chailleadh, oir is ionnann ſin agus iarreadh carſon ghabhar focail Chrioſd anns an t' ſeagh litireach, na 's tocha na ſeagh fioghairach. Ata ſinne ag gabhail briatharan Chrioſd reir an cialluchadh nadurra agus ſoilleir ſa, taitneach ris an riaghailt choitchionta ſin air a h aidmhaladh leis na Proteſtanaich fein ann eidermhinuchadh an ſgrioptuir ag radh nach bheil tuigſe no 'n ſeagh litireach nam briathran re fhagail, agus an ſeagh fioghairach re leantin gan mhor eigin, agus gu bheil an tuigſe no ſeagh ceart

agus nadurra do ghna re thaoghadh, an uair luighaſichas chuis e: cho 'n bheil e mar fhiachan oirne air an abhar ſin, reaſun air bith thoirt, carſon ghabhas ſinne briatharan Chrioſd reir an tuigſe no h an ſeagh ceart agus nadurra, ach is e gnothachd ar naimhdean ſa ann, fheuchuin am mor eigin a 'ta ann, an gabhail air achd eile.

*C.* Ciod an reaſun eile a 'ta agad air an gabhail ann ſeagh litireach nan briatharan?

*F.* Tha reaſun is treiſe agam airſon ſin, gu bheil briatharan Chrioſd ag labhairt go ro ſhoilleir air ar ſon ſa. Oir cho dubhairt Chrioſd, is e ſo fioghair no cothar mo Chuirp ſa, agus is e ſo fioghair m' Fhuil ſe: ach dubhairt ſe, 'Se ſo mo Chorp ſa, 'Is i ſo m' Fhuil ſe.' Deiram uime ſin, gur e gnothachd nan Proteſtanach mar ata gradh acaſan mu 'n anama fein an aire thoirt go maith gan fhoirneart dheanamh air briatharan go ſoilleir, agus gan am fiareadh o'n ciallucbadh nadurra ſoilleir fein.

*C.* Ach nach bheil na focail ſo a labhair Crioſd N. Luc. xxii. 29.—' Deanibh ſo ann cuimhnachan ormſa,' ag reitichadh ſuas no cuis go ſoilleir, agus ag cotharachadh amach nam briatharan eile gu ſeagh fioghairach?

*F.* Atana focail ſin,--' Deanibh ſo ann cuimhnachan ormſa', ag feuchuin agus ag innſeadh dhuinne gan amharas, an chrioch ſin fa bheil ſinne gu dh offraladh ſuas, agus a ghabhail Corp agus Fuil Chrioſd, eadhon buan chuimhnachan a bhais ſe, ach cho 'n bheil buintin aca ris na focail ſo air achd air bith,— ' 'Se ſo mo Chorp ſa, agus 'Si ſo m' Fhuil ſe,' ionas agus gu' m minuchadh iad air falbh Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Ioſa Chrioſd anns an t' Sacramaid. Oſbar cho do ſheall N. Matha, no N. Marcus air na briathran ſin a dfhag iad amach 'n an ſoiſgeula, mar

mhinuchadh feimail focail na Suipair, no mar ſlighe air bith dh atharrachadh ciall no tuigſe nadurra agus ſoilleir nam focail ſo,—' 'Se ſo mo Chorp ſa; Is i ' ſo m' Fhuil ſe.'

*C.* Ach nach bheil cuimhnachan nithe 'g a ſhaolſin as lathair no as an t' ſhealla', oir air achd eile cionnas dh orduichadh ſinn' a chuimhnachadh?

*F.* Ciod ſam bith is gnathach leine dhiochuimhnachadh feudidh ſin bhith mar chuſbair deiſe ar cuimhnachan ſa, co acca go ſirineach a lathair no go ſirineach as lathair, agus mar ſo 'ta ſinn air ar 'n orduchadh,—' Dia chuimhnachadh.' Deut. viii. 18. giodheadh, '—Anns an ata ſinne beo, agus ata ſinn ' ag gluaſadh, agus ata ar beatha againe.' Gniomh. xvii. 28.

*C.* Ciod uime ſin, ata 'm focal cuimhnachan ag cialluchadh?

*F.* Tha N. Pol ag feuchuin dhuinne go ſoilleir creud is ciall do na focail ſin,—' Deanibh ſo ann ciumh- ' nachan ormſa. Oir cia minic (deir ſe) dh ithas ' ſibh an t' aran ſo, agus dh olas ſibh an cupan ſo, ' tha ſibh ag foillſeachadh bas an Tigharna gus ' an tig e.' Cor. xi. 26. Feuch ann ſo an ni ſin a 'ta air orduchadh dhuinn' a chuimhnachadh do ghna, eadhon bas Chriosd ar Tigharna ſa; nois cho rud bas Chriosd a 'ta go ſirineach a lathair, ach ni chuaidh go ſirineach ſeachadh, agus uime ſin, is cuſbair ro cheart ar cuimhnachain ſa bas Chriosd.

*C.* Creud an dara argumaid ata agad choduchadh gur e a Chorp ſirineach agus a Fhuil fhirineach fein thug Criosd aig an t' Suipair dheirionach, agus nach bu chothar no ſioghair amhain deth Chorp ſa agus a Fhuil ſe thug ſe, mar deir moran do na Proteſtanaich?

*F.* Thoir an t' argumaid fanear: an Fheoil a thug Criofd airfon beatha an t' faoghail, b' e h a Chorp agus a Fhuil fhirineach fein bha 'n, ann a tuigfe no feagh ceart agus litireach nam briathran. Ach thuairt Criofd go foilleir agus dh aon ghnothach anns an fgrioptuir gu b' e ni dh orduich e aig an t' Suipair dheirionach, an Fheoil agus an Fhuil fin a thug fe airfon beatha an t' faoghail. Air an abhar fin, thuairt Criofd go foilleir agus dh aon ghnothach anns an fgrioptuir gu 'm b' e ni dh orduich e aig an t' Suipair dheirionach a Chorp agus a Fhuil fhirineach agus nadurra fein bha 'n, ann a tuigfe no feagh ceart agus litireach nam briathran.

*C.* An coduich thu da phairt an argumaid fin o'n fgrioptuir naomh ?

*F.* Dearbhidh mi go deimhin o na briathran fin a chuala thu cheana—' 'Se fo mo Chorp fa; Is i fo ' m' Fhuilfe, a dhoirtar airfon morain chum maith- ' eanas peaccaidh. 'Se fo mo Chorp fa, a 'ta air a ' thoirt air bhar fon fa. 'Se 'n cupan fo an tiomna ' nuadh ann a m' Fhuilfe, a dhoirtar air bhar fon fa.' N. Matth. xxvi. 27, 28. N. Luc. xxii. 21, 22. Uime fin, thuairt Criofd go foilleir anns an fgrioptuir gu 'm b' e an ni dh orduich e aig an t' Suipair dheirionach, gu b' e bha 'n deiram a Chorp agus a Fhuil fhirineach nadurra fein reir tuigfe no feagh ceart agus litireach nam briathran, cho 'n fheud aon ni bhith na 's foilleir ma tha creideas re thoirt do bhriathran Chriofd.

*C.* Ach cionnas dhearbhas tu gur i an Fheoil fin a thug Criofd airfon beatha an domhain, gur i fin an Fheoil fos a thuairt agus a gheall fe thoirt dhuinne re h itheadh annfan t' Sacramaid ?

*F.* Dearbham fin o 'n t'foifgeul, far am bheil Criofd ag radh—' Ma dh ithas neach air bith do 'n aran

' ſo, bithidh ſe beo go brath, agus an t'aran a bheir ' miſe uam, is e m' Fheoil e a bheir miſe airſon ' beatha an domhain.' O ſo tha thu faicin go ſoilleir gur i an Fheoil ſin fein a thug Crioſd airſon beatha an domhain, gur i ſin an Fheoil, deiram, a gheall Crioſd agus fos a thug e dhuinn' anns an t' Sacramaid, ma's fior a bhriathran fein. N. Eoin. vi. 51.

*C.* Ciod a thuairt na h Iudhaich ri Crioſd 'n uair chuala ſiad e 'g radh—' An t' Aran a bheir miſe ' uam, is e m' Fheoil e bheir mi airſon beatha an ' domhain?'

*F.* Thoir an aire ann ſo, agus chi thu go ſoilleir, gan chuir na Iudhaich ann aghai Chrioſd thaobh a chumhachd ſa, mar ata na Proteſtanaich ag cuir an diugh ann aghai nan Caitholaich ag radh—' Cionnas dfheudas an duine ſo a Fheoil ſa thoirt duinne ' r' a itheadh.' N. Eoin. vi. 52.

*C.* Ciod bu choir duinne tharruing o ſo?

*F.* Bu choir duinne 'n aire thoirt, gu b'i ſo h an uair agus an t'am annsam bu choir an cheiſd bhith air a reiticheadh amach, an uair annsam bu choir an fhirin innſeadh le beul na firinn fein, o 'n chuaidh a chumhachd ſa ghairmadh ann teagamh, co acca b' e Chorp ſa agus a Fhuil fhirineach a bha ſe gu thoirt dhoibh ſin anns an t' Sacramaid ſo, no bu chothar, no fioghair amhain e air a Chorp ſa agus a Fhuil ſe, 'ſe ſin re radh gu 'm bu choir da Chrioſd innſeadh co acca b' e Chorp firineach agus a Fhuil fhirineach ſa, bha ſe gu thoirt ſeachadh anns an t' Sacramaid naomh, no gu 'm b' aran lom agus fion lom'mar chothar agus mar fhioghair air a Chorp ſa, agus air a Fhuil ſe bheiradh e dhoibh mar deir na Proteſtanaich; deiram gu 'm b'e ſo t' am anns an robh Crioſd fo fhiacha a chuis ſo reitichadh ſuas.

*C.* Co acca reituich Crioſd ſuas an cheiſd air ſon

Fior-Lathairachd a Chuirp ſa, agus Fhola ſa ann ſan t' Sacramaid, mar ata na Caitholaich ag creidſin, no airſon cothar no fioghair lom Cuirp agus Fola Chrioſd mar deir moran do Phroteſtanaich ?

*F.* Reituich Crioſd an cheiſd ſin airſon Fior-Lathairachd a Chuirp agus a Fhola fhirineach ſa 'ſan t' Sacramaid mar ata 'n Eaglais Chaitholach araon ag creidſin agus ag teagaſgadh, agus ata 'n fhirinn ſo go ſoilleir ag ſruthadh o 'n fhreagar ſin thug Crioſd do 'n Iudhaich re conſachadh re cheile mu 'n chuis, agus tha ſe ſoilleir gu bheil Dia h ann, agus gu bheil la agus oiche ann.

*C.* Cionnas fhreagair Crioſd iadſan ag conſachadh re cheile mu 'n chuis.

*F.* Air an doigh ſo—' Ann ſin dubhairt Ioſa riu; ' go deimhin deimhin deiram ribh, mar ith ſibh ' Feoil Mic an duine, agus mar oil ſibh Fhuil ſe cho ' 'n bheil beatha agaibh annibh. Ge b' e dh ithas ' m' Fheoil ſe agus a dh olas m' Fhuil ſe, ata bheatha ' ſhiorruidh aige, agus togidh miſe ſuas e air an la ' dheirionach. Oir is biadh go firineach m' Fheoil ſe, ' agus is deoch go firineach m' Fhuil ſe. Ge b' e dh ' ithas m' Fheoil ſe agus a dh olas m' Fhuil ſe, 'ta ſe ' gabhail comhnuidh annamſa agus miſe annſan. ' Mar chuir an t' Athair beo miſe uaidhe agus ata ' miſe beo tre 'n Athair, is amhuil ſin ge b' e neach ' dh ithas miſe bithidh ſe beo mar an ceudhna ' triomſa. Is e ſo an t' aran ſin thanic anuas o ' neamh: ni e mar dh ith bhar 'n Athreacha ſa manna, ' agus fhuair iad bas ; an ti dh ithas an t' aran ſo ' bithidh ſe beo am feaſd.' N. Eoin. vi. 53, 54, 55, 56, 57, 58.

*C.* Creud an coleanailt a 'ta thu tarruing o ſo ?

*F.* Gu bheil anns na briathran ſo, fior itheadh Feoil fhirineach Chrioſd agus fior oladh a Fhuil ſe air

an cuir fios go lan foilleir laidir, agus go tric air innfeadh dhuinne gu b' e t' aran bha Criofd gu thoirt, gu b' e fin deiram, an Fheoil fhirineach fin a thug e airfon beatha an t' faoghail; ionas gur eigin da neach, cho 'n e 'mhain bhith caillte thaobh creidcimh, reafuin agus tuigfe, ach fos bhith fuidhaichte a fhuilan fa dhunadh ann aghai an t' folluis, mar leir dha firinn go ro fhoilleir ris an fhirinn fo.

*C.* Ciod thuairt na h Iudhaich ri Criofd an uair chuala fiad e 'g radh nam briathran fin?

*F.* Dubhairt iad mar deir moran do na Proteftanaich anois ris na Caitholaich—' Is cruaidh an ' chaint' fo, co dfheudas eifdeachd ria?—O 'n uair ' fin amach chuaidh moran da dheifciobail fe air an ' ais, agus cho d' imich iad tuille maille ris.' N. Eoin. vi. 60, 66.

*C.* Creud ata re thoirt fanear ann fo?

*F.* Gu 'm bu choir da Chriofd chum na deifciobail anachreidmhaich fin a ghabh oilbheim o bhriathran fa, a theafairgin o 'n leirfgrios fe, 'g radh riu, mar b' e Chorp firineach bha fe gu thoirt dhoibhfe re itheadh, agus a Fhuil fhirineach fe re oladh. Na bithadh eagal oribh agus na gabhidh oilbheim o mo bhriathran fa; oir cho 'n e m' Fheoil fhirineach fa re itheadh no m' Fhuil fhirineach r' a oladh bheir mife dhuibhfe, ach aran cumanta agus fion cumanta, mar chothar agus fioghair amhain air mo Chorp fa, agus m' Fhuil fe, gu bhith air an gabhail ann lom chuimhnachan ormfa; nan abradh Criofd mar fo no leithaidh eile, bha crioch dh aon uair air a chonfboid fo go iomlan: ach ann aite fin radh, ge gu 'm b' eifan Slanuighoir priofoil an t' faoghail, a thanic anuas fhiarreadh an dream fin bha caillte: giodheadh cheaduich fe na deifciobail anachreidmhaich fin bhith caillte go brath, na b'

fearre na nam briathran a thuairt ſe ghairmadh air an ais, agus air an abhar ſin, mhionnaich e dhoibh an t' atharrachadh ag radh—' Go deimhin, deimhin ' a deiram ribh, mar ith ſibh Feoil Mic an Duine ' agus mar oil ſibh a Fhuil ſe, cho 'n bheil beatha ' agaibh annibhſe.' N. Eoin. vi. 53.

*C.* Cionnas choduichas tu, gu bheil Crioſd anns an aite ſo, ag labhairt mu 'n t' Sacramaid bheannuichte?

*F.* Tre ſamhluchadh direach re cheile na briathran ſin a labhair e air an uair ſo, riuſan a labhair e aig an t' Suipair dheirionach ann orduchadh an t' Sacramaid bheannuichte. Ann aon aite deir ſe— ' An t'aran a bheir miſe uam is e m' Fheoil e a bheir ' miſe airſon beatha an domhain.' Anns an aite eile, ag glacadh an aran agus ag a rainadh deirſe—' 'Se ' ſo mo Chorp ſa, a 'ta air a thoirt air bhar ſon ſa.' Far bheil e lan ſhoilleir gur gealla' an dara aon, a 'ta 'n aon eile coilionadh, agus do lorg ſin, gu bheil buintin aig' an dara aon agus aon eile ris an t' Sacramaid cheudhna.

*C.* Na thuig na Iudhaich agus na deiſciobail ſin a ghlaodh amach—' Is cruaidh an chaint' ſo, co ' dfheudas eiſdeachd ria?' ar Slanuighoir go ceart no na mhearachaich iad a chiall ſa?

*F.* Thuig ſiad e go ceart, go fad agus a bhuinas ſin ri glacadh ſirineach a Fheoil agus a Fhuil ſe: ach thaobh achd a ghabhail cho do thuig ſiad e; o nach robh ſmuaintean acaſan, gu 'n tugadh e e fein go iomlan foluichte anns an t' Sacramaid; ach thuig iad itheadh a Fheoil ſe gearrte deth na cnamhan, agus oladh a Fhola ſe reir achd no nos beidh agus deoch chumanta eile, a 'ta ſinn ag cramhadh; giodheadh cho b' e an di tuigſin ſe, bu chiontaiche annta, ach an diulteadh ſe eiſan a chreidſin; o ſin

cho 'n e an di tuigſin ſe 'ta ar Tigharna cronachadh anntaſan, ach an di creideamh ſe.

*C.* Ciod thuairt Crioſd ann ſin ris na h Apſtail, agus ciod fhreagair iad?

*F.* Dubhairt Ioſa ris an da fhear dheug—' Am ' bheil a run oribhſe falbh cuideachd? Ann ſin fhreagair Peadar, ann ainm nan Apſtal eile—' A ' Thigharna co dh ionnſuidh theidh ſinn? agadſa ' 'ta briathran na beathai' mheartheanaich. Agus ata ' ſinn ag creidſin, agus ata ſios againe, gur tu ' Crioſd Mac an Dea bheo.' N. Eoin. vi. 67, 68, 69.

*C.* Ciod bu choir tharruing o ſo?

*F.* Gu 'm bu choir da t' ſluagh ſin gheilleadh da Chrioſd, agus an ni ſin ſos noch do thuig iad, a chreidſin air udharas Chrioſd, agus cho b' e ruidh air falbh o 'n ti ſin a dhearbh dhoibh le trom mhiorbhuillean lan ſhoilleir gu b' eiſan fein Mac an Dea bheo, agus do lorg ſin, neochomaſach air breug h innſeadh. Tre 'n eiſamlair ſo, 'ta ſin ag faicin, cia glioc ata na Caitholaich 'g an giulanadh fein, ata 'ſan diamhir naomh ſo ag toirt geille do dh udharas Chrioſd, mar na Apſtail; agus a 'ta creidſin an ni ſin noch bheil iad ſos ag tuigſin. Do bhri gur aithne dhoibh gur e Crioſd Mac an Dea bheo, agus gur ann aige ſan ata briathran na beathai' mheartheanaich; na gu 'm bithadh iad coſmhuil ris na deiſciobail anachreidmhaich ſin agus na Proteſtanaich no anachreidmhaich eile ag glaodhadh go h ard—' Is ' cruaidh an chaint' ſo, co dh' fheudas eiſdeachd ria?' agus uime ſin is fearre leo, na Crioſd a chreidſin, iad fein dhealachadh o 'n Eaglais agus gan imeachd ni 's mo maille ri Crioſd, agus a h Eaglais ſa.

*C.* Ciod thuairt Crioſd r' a dheiſciobail ſa d' an tug e oilbheim le bhriathran ſa thaobh itheadh a Fheoil ſe—' Am bheil ſo toirt oilbheim dhuibh?'

*F.* Thuairt se riu—'Ciod ma chi sibh Mac an 'duine ag dol suas do 'n aite anns an robh e roimh.' N. Eoin. vi. 62. Ata na briathran so go h eagsamhuil air an eidermhinuchadh, agus feudidh iadsan bhith air an tuigsin air iomad achd; an dara cuid, chialluchadh ma bha sin cruadal dhoibhse re chreidsin gu 'n tugadh e dhoibh a Fheoil sa re h itheadh, an tra bha se faicsinach nam measg sa air an talamh, gu 'm bithadh e na chruadal moran na 's moa re chreidsin, gu 'n tugadh e dhoibh a Fheoil se re h itheadh ann deidh dhasan iadsan fhagail trid a Dheasghabhail sa; no gu 'm b' aill le Criosd trid iomradh a dhol suas air neamh, am barrail mealtach sa chronachadh: oir shaoil iad gu 'n robh e dol thoirt dhoibh a Fheoil se r' a itheadh anns an achd gharbh sin anns am bheil feoil chumanta na margaidh air a itheadh: is e so chuir eagal orra, agus is e so chronaich e trid iomradh a dhol suas air neamh; no fadheoi, rinn e iomradh air a Dheas-ghabhail sa gu neamh, dhearbhadh dh aon uair an anachreideamh sa tre soillearachd miorbhuille bu mhoa, shoillsuichadh araon uilechumhachd sa agus firinn a bhriathran sa—'Se so mo Chorp sa; Is i so 'm' Fhuil se.—An t' aran a bheir mise dhuibh, 'se 'm' Feoil e a bheir mise airson beatha an dom-'hain.'

*C.* Creud is ciall do na focail sin—''Se an Spio-'rad a bheodhichas, ni bheil tairbhe sa bith 's an 'Fheoil, na briathran a 'ta mise ag labhairt ribh, 'is spiorad agus beatha iad.' N. Eoin. vi. 63.?

*F.* 'Se is ciall dhoibh, nach bheil tairbhe air bith 'san Fheoil dealaichte o 'n Spiorad, anns an achd anns na shaoil na h Iudhaich agus na deisciobail anachreidmhaich sin, gu 'n tugadh Criosd dhoibhse a Fheoil sa r' a h itheadh. Oir creud am feim dhean-

adh e dhuinne, teachd beo air Feoil mar dealaichte o 'n anam agus an Diadhachd, agus do lorg ſin o 'n Spiorad ag toirt na beatha ? Ach bu blaſpheim no diamhaſladh e re radh nach bheil tairbhe ſa bith ann Feoil Chrioſd coicheangailte ris an Spiorad, anns an achd anns am bheil an Eaglais Chaitholach ag creidſin Feoil Chrioſd bhith anns an 't Sacramaid bheannuichte maille r' a h anam ſa agus a Dhiadhachd ſa. Oir mar bithadh tairbhe air bith ann a Feoil Chrioſd, cho ghabhadh eiſan am feaſd Feoil air ar ſon ſa : agus bhithadh faraon a Fheoil-ghabhail ſa, agus a bhas ſa neothairbheach dhuinn' an ni 'ſe an diamhaſladh is moa re dheimhnuchadh no re luaidhadh.

*C.* Am bheil dearbhadh ſa bith eile agad dhaingnachadh Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chrioſd anns an t' Sacramaid o 'n ſgrioptuir ?

*F.* Tha go deimhin oir deirſe N. Pol,—' Cupan ' am bheannachaidh a 'ta ſinn ag beannachadh, nach ' cochomunn Fola Chrioſd e ? An t' aran a 'ta ſinn ' ag briſeadh nach e cochomunn Cuirp Chrioſd e ?' 1. Cor. x. 16. Ann ſo tha t' Apſtal, a reir an ni thuairt Crioſd, ag cuir orra, mar gu 'm bithadh na Corintianaich 'g a chreidſin,—' Nach e cupan ' a' bheannachaidh a 'ta ſinn ag beannachadh cocho- ' munn Fola Chrioſd ?' Nois creud e chochomunnachadh no choiphairtuchadh do Chorp agus do Fhuil Chrioſd ? Nach e go cinnteach dh itheadh agus dh oladh do Chorp agus do Fhuil Chrioſd, mar is e coiphairtuchadh arain agus fhion, dh itheadh do 'n aran agus a dh oladh do 'n fhion.

*C.* Creud an ſgrioptuir eile 'ta agad airſon Fior-Lathairachd Chrioſd anns an 't Sacramaid ?

*F.* ' Uime ſin ge b' e neach a dh ithas an t' aran ' ſo, no dh olas cupan an Tigharna go neo-iom-

'chuidh, bithidh ſe ciontach do Chorp agus do 'Fhuil an Tigharna.' 1. Cor. xi. 27. Ach cionnas dfheudas an duine neo-iomchuidh bhith ciontach do Chorp agus do Fhuil an Tigharna, mar bheil tuilleadh anns an rud a 'ta duine neo-iomchuidh ag gabhail, ach aran agus ſion lom amhain, agus gan Chorp no Fuil an Tigharna bhith ann idir? An uair a mharbhas no dhoirtas duine fuil neach eile, ni bheil e, ach ciontach do fhuilſe, 'ſe ſo cainte chumanta chineadh daoine: agus cho do ſhaoil duine riamh 'n a cheillſe, gu 'm bithadh duine, a rinn dimeas air cothar, fioghair no dealbh neach eile, ciontach uime ſin do chorp agus do fhuil an duine a thaiſbeanadh leis an dealbh. Air faicin dhuinne le ſin gu bheil N. Pol ag deimhnuchadh iadſan a 'ta deanamh dimeas no gabhail an aran bheannuichte ſo, agus an cupan ſo go neo-iomchuidh, gu bheil iad ciontach do Chorp agus do Fhuil Chrioſd; deiram gur taiſbeanadh ſoilleir iomlan e, nach do chreid, N. Pol riamh iad a bhith nan cothar amhain no nam ſioghair air a Chorpſa agus a Fhuil ſe. Cheus na Iudhaich Crioſd, agus dhoirt iad a Fhuilſe, giodheadh, ni bheil an ſgrioptuir ag radh ann aite ſam bith dheth, gu 'n robh iad ciontach do thuilleadh, na do Chorp agus do Fhuil Chrioſd: agus ann ni na bu mhoa cho 'n fheudadh iad bhith ciontach ann. Ciod an reaſun uime ſin, leis am feud e bhith air a'dheimhnuchadh no air a radh, gu'm bithadh duine ciontach do Chorp agus do Fhuil Chrioſd, mar bha na Iudhaich ciontach, gan tuilleadh a dheanamh, ach amhain fioghair no cothar do Chorp agus do Fhuil Chrioſd gabhail go neo-iomchuidh? Ann aon fhocal cho 'n urradh duine ſa bith, bhith ciontach do fhuil neach ſa bith eile, mar doirt e a fhuil ſe no bheatha ſa thoirt uaidhe;

ach ata N. Pol ann ſo, ag deimhnuchadh go laidir, agus ag radh,—' Ge b' e neach a dh ithas an t' aran ' ſo, no dh olas an cupan ſo an Tigharna go neo- ' iomchuidh, bithidh ſe ciontach do Chorp agus ' do Fhuil an Tigharna.'

*C.* Am bheil coduchadh air bith eile agad o 'n ſgrioptuir airſon ſo?

*F.* ' Ach ceaſnuichadh duine e fein, agus mar ' ſin, itheadh e do 'n aran ſo, agus oladh e do ' 'n chupan ſo. Oir ge b' e dh ithas agus a dh ' olas go neo-iomchuidh, a 'ta ſe 'g itheadh agus ' ag oladh damnadh (no breitheanas) da fein: do ' bhri nach bheil e deanamh aithneadh air Corp ' an Tigharna.' 1. Cor. xi. 28, 29. Ach cionnas ni ſe aithneadh air Corp an Tigharna, mar bheil e ſin do rireadh a lathair? No cionnas bhi thas e ciontach do Corp agus do Fhuil an Tigharna, an uair nach bheil Corp no Fuil an Tigharna aige gu bith ciontach annta, an uair nach bheil aige ach aran lom agus ſion amhain? No cionnas dh itheadh agus dh oladh e damnadh dha fein, mar ata t' Apſtal ag radh, gu 'n ith an luchd neo-iomchuidh? Uime ſin, tha e lan ſhoilleir gu 'n chreid an t' Apſtal N. Pol, agus bha ſe cinnteach deth, gu 'm b' e t' aran beannuichte ſo, agus cupan am bheannachaidh Corp ſirineach agus Fuil chinnteach Chrioſd. Agus ata ſo go ro ſhoilleir o h a briathran deirionach ſa, agus gur iongantach leam fein e, gu bithadh an teagamh is lugha ma thiomchioll ſo aige duine ſam bith na cheill nadurra ſa. Oir ata 't Apſtal ag codhunadh gur e an reaſun, fa bheil an luchd neo-iomchuidh ag itheadh agus ag oladh damnadh dhoibh fein, bhri nach bheil iad ag toirt an aire, gur e am biadh ſpioradail ſin, air am bheil iad deanamh dimeas, Corp agus Fuil fhirineach an Tigharna.

*C.* Creud e do threas argumaid ſa ?

*F.* Dheanamh cotharan agus fioghairan aoin ni no ruid, na 's oirdheirce agus na 's onoraiche na ni no rud leoſan air a roichiallnchadh ; b' e ſo dimeas no mor thair dheanamh air gliocas agus freaſdal an oibruiche. Ach tha na Proteſtanaich ag deanamh cotharan agus fioghairan an t' Sacramaid na 's oirdheirce agus na 's onoraiche na 'n Sacramaid fein. Uime ſin, ata nam Proteſtanaich ag deanamh dimeas air gliocas agus freaſdal an oibruiche, ſe ſin re radh air Crioſd fein an ti dh orduich an Sacramaid ſo.

*C.* Cionnas choduichas tu an ceud pairt do 'n argumaid ſo ?

*F.* Air an doigh ſo : do bhri, gur ſlighe cearbhach oibraidh, cotharan, fioghaira no ſgaila nan nithe re teachd dheanamh na 's oirdheirce agus na 's onoraiche na na ſuſbuina agus firinnin nan ſgailan ſin : agus gu bheil e fad ann aghai riaghailt na fior ghliocais agus na freaſdail nam meadhona dheanamh na 's moa agus na 's urramaiche na chrioch.

*C.* Cionnas dhearbhas tu an dara pairt ?

*F.* Mar ſo : do bhri, mar bithadh dad anns an t' Sacramaid ſo, ach cothar, no fioghair lom amhain do Chorp agus do Fhuil Chrioſd, mar ata moran do na Proteſtanaich ag teagaſgadh : ann ſin bhithadh cotharan agus ſgailan an t' ſean laigh na b' urramaiche agus na b' onoraiche na Sacramaid Suipair an Tigharna. Co nach faic, reir teagaiſg nam Proteſtanach, gu 'm b urramaiche go mor am fioghair air an t' Sacramaid ſo, manna aig' an robh da mhiorbhuille dheug ag buintin da air clar ſgriobhta, nah an Sacramaid ſo aige nach bheil miorbhuille ſam bith ann teagaſg nam Proteſtanach ? Co fos nach

faic gu 'm b' urramaiche go mor am fioghair an t' Uan Caifg chuaidh iobradh fuas go folamunta do Dhia agus chuaidh itheadh, air Criofd agus a bhas fa, na h aran lom agus fion mar chuimhnachan airfan? Agus do lorg fin is eigin do 'n t' Sacramaid fo, bhith na 's onoraiche no na fioghairan fin, agus Criofd araon a chumail agus go firineach eifan thaifbeanadh dhuinne.

*C.* Ach nach feud neach a fhaolfin gu rachadh cotharan agus fioghairan an t' fean Tiomnai' thareis air Sacramaidean na Tiomnai' nua', no gu bithadh iad anns an chuidh is lugha coimh-ionnann riu ann maitheas agus feothas?

*F.* Cho 'n fheud aon neach a 'ta gabhail air fein an t' ainm criofduidh fo fhaolfin o'n tha an h Apftal ag dearbheachdadh dhuinne go foilleir nach robh dad no neoni aige t' fean lagh,—'Ach fgaile nan ni-'the maith re teachd.' Eabh. x. i. 'Agus nach robh 'ann uile Iobartan agus Sacramaidean an laigh, 'ach an ceud toifeach (no elemaidean) anmhunna 'uireafbhuideach.' Gal. iv. 9. 'Agus bha fin uile 'air a chuir air chul airfon e bhith anmhunn agus 'neothairbheach.' Eabh. vii. 18. Agus nach bheil fior nadur an ni 'g a dhearbheachdadh dhuinne, gur eigin do ghna do 'n fhioghair bhith na 's iofle, na ni air a roichotharachadh leis an.

*C.* Creud e do cheathro argumaid fo?

*F.* Is e fo e: gu 'm bu bhlafpheim mor e no diamhafladh a chuir air Criofd an ni fin dheanamh, noch deanadh duine glioc fa bith no reafantach am feafd; ach cho fhealeadh agus cho choimhiomlanadh duine glioc fa bith no reafantach go brath a thoil fa no thiomna deirionach le briathran fioghaireach, neoiomchuidh agus taifgintineach: uime fin, bu dhiamhafladh mor an ni neocheilleach fin a chuir air

Criofd a dheanamh, nach deanadh aon duine glioc fa bith am feafd.

Agus air an abhar fin, cho 'n bheil na briathran fin,—' Se fo mo Chorp fa; Is i fo m' Fhuil fe.' leis na chuir e feala air a thoil agus a thiomna deirionach fa, fioghaireach, neo-iomchuidh no taifgintineach, ach gu bhith air an gabhail reir an tuigfe fhoilleir, iomchuidh agus litireach : agus ann lorg fin ata fiad ag dearbhadh go foilleir Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Criofd anns an t' Sacramaid bheannuichte.

Thuairt mi nach fealeadh duine glioc no reafantach fa bith go brath a thoil dheirionach fa, le dubh bhriathran no fioghaireach fa bith ; do bhri na deanadh e feim do bhriathran taifgintineach agus fioghaireach ann a dealbhadh a thoil dheirionach fa, b' e fin an rod mor no flighe cinnteach gu fhliochda fa chuir gu miochordadh bith bhuan ma thiomchioll tuigfe agus ciall a thoil dheirionach fa. Nois is ni fo anns nach bithadh duine glioc le thoil fa ciontach deth go brath. Agus cionnas ata e comafach, gu bithadh an Tigharna Iofa Criofd, gliocas fiorruidh an Athair, ciontach ann a leithaid fin neo-ghliocas, agus fin aig an am agus an uair anns an robh e deanamh a thoil dheirionach fa aig uchd am bhais, gu ni fin fein fhagail againe mar gheall agus urras a ghraidh fe, gus an tigeadh e aris ?

*C.* Am bheil argumaid air bith eile agad o 'n fgrioptuir ann fabhar Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chriofd ar Tigharna fa, ann Sacramaid beannuichte na h Altair ?

*F.* Tha na h earrunna do-aireamh fo do na fgrioptuir, a 'ta dearbhadh udharas neomhearcachdach Eaglais Chriofd, agus fos buan cheangail neofhuafgailte nan creidmhach uile leantin a breith-

eanas ſa, agus fois ghabhail air a breith ſa, go ſoilleir ag innſeadh dhuinne, gur ſirinn ſin a dfhoillſuich Dia, agus ſhocruich an Eaglais o chion fada thaobh na conſboid ſo, agus gu bheil fiacha air gach uile crioſduidh a gheilleadh d' a breith ſa.

*C.* Creud an ſgrioptuir bheir thu choduchadh gu bheil gach crioſduidh ceangailte gheilleadh d' a bhreith Chomhairlean choitchion agus Buachaillean na Eaglais?

*F.* 'Ma dhiultas e 'n Eaglais eiſdeachd bithadh 'e dhuit mar Gheintileach agus mar Phubliocan- 'ach.—Ge b' e neach dh eiſdas ribh ſe, eiſdidh ſe 'rium ſa; agus ge b' e dhiultas le tair ſibh ſe, ata 'ſe 'g am dhiulteadh ſa; agus an neach a dhiultas 'miſe, 'ta e diulteadh an ti chuir uaidhe mi.—Mar 'a chuir an t' Athair uaidhe miſe, is amhuil ſin 'ata miſe 'g ar cuir ſa uam ſa.—Cuimhnichibh iad- 'ſan aig' am bheil an riaghailt thareis oribh: a 'labhair ribh focal Dea, leanibh an creideamh ſin. '—Bithibh umhal dhoibh ſin aig' am bheil an 'riaghailt thareis oribh, agus geillibh dhoibh.— 'An ti aig am bheil eolas air Dia, eiſdidh e riunne: '(Buachaillean na Eaglais) an ti nach bheil o Dhia 'cho 'n eiſde riunn': o ſo aithnichidh ſinne Spiorad 'na firinn, agus na mearachd.' Agus creud an tiongantas, gu 'n iarread Chrioſd an geille ſo da Eaglais ſe agus da' r Buachaillean agus ar luchd teagaiſg ſa?—' An droing airid a thug e chum na Naoimh a 'dheanamh iomlan, &c. Chum as nach bith ſinn o 'ſo ſuas n' ar leanabhan air ar tonn-luaſgadh, 'agus air ar giulan muncuairt leis gach uile gaoidh 'theagaiſg.' N. Matth. xiii. 17. N. Luc. x. 16. N. Eoin. xx. 21. Eabh. viii. 7, 17. 1. N. Eoin. iv. 6. Epheſ. iv 12, 14.

*C.* Ciod an ſgrioptuir ata agad ſa dhearbhadh

nach feud an Eaglais bhith mearachdach anns na breitha ſin ?

*F.* Tha ſo coduichte go leoir ſhoilleir o iomad earrunn araon do t' ſean Tiomnaidh agus an Tiomnai 'nuaidh; anns am bheil ſinn' air ar deanamh cinnteach; air tus,—' Gur i an Eaglais tigh an Dea ' bheo, poſt agus ſteigh daingnaich na firinn.' 1. Tim. iii. 15. Agus thaobh ſin ata i neomhearachdach; oir cho 'n urradh poſt na firinn mearachd a chumail ſuas. Dara aite;—' Gu 'n thog Crioſd a ' Eaglais ſa air a charraig agus cho toir geatean ' Ifrionn (cumhachda na dorchadais agus nam ' mearachd) buaidh uirre.' N. Matth. xvi. 18. An treas aite ;—' Gu bith Crioſd, an ti ſe an ſlighe, ' an fhirinn agus bheatha, do ghna maille re teag-' aſgoira na Eaglais, eadhon gu deireadh an t' ' ſaoghail.' N. Matth. xxviii. 20. An ceathro aite ; —' Gu'm fan an Spiorad Naomh, Spiorad na firinn, ' go brath maille ris an luchd teagaiſg cheudhna ' na Eaglais.' N. Eoin. xvi. 16, 17.—' Agus treo-' richidh e iadſan chum gach uile firinn.' 13. An cuigo aite ;—Gu 'n d' rinn Dia cumhnannt r' a Eaglais ſa,—' Nach imich a Spiorad ſa, agus a ' bhriathran ſa, a chuir eiſan aſteach 'n a beul ſa ' (aig am teachd ar Slanuighoir ſa) mach as a beul ſa; ' no mach as beul a ſil ſa, no mach as beul a ſil, a ſil ' ſa o ſo ſuas, agus go brath.' Iſaias. lxix. 20, 21. An ſiao aite—' Thug Dia moid d' an Eaglais, mar ' rinn ſe do Noa nach bithadh e ſeargach ria agus ' na cronichadh e i go brath,' Iſaias. xlv. 9, 10. Gu 'n gheall e fein bhith na ſhollus mairtheanach dhi. Iſaias. lx. 18, 19, &c. agus gu 'n cuireadh e ionad naomh ſa 'n a meadhon ſa go brath. Eſec. xxxvii. 26. Nois tha ſo uile neofhreagareach ris an Eagglais bhith air a toirt air ſeachran aig uair ſa bith

le mearachd damnaichte. Agus mar ſo tha ſgrioptuir ag toirt fiadhnuis go ſoilleir d' an Eaglais, agus air a h udharas neomhearachdach, agus ata fos udharas na Eaglais ag toirt fiadhnuis do fhirinn Fior-Lathairachd Chrioſd, anns an Euchariſd; an fhirinn ſin a bha go tric air a foillſuichadh, air a ſocruchadh agus air innſeadh leis an udharas cheudna ſin.

*C* Ciod a 'ta go nadurra air a tharruing o Fhior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chrioſd anns an t' Sacramaid, nois go ſoilleir dearbhta agus coduichte o 'n ſgrioptuir, udharas Eaglais, agus reaſun?

*F.* Tha 'n Tarſuſbuinadh no Nuabhrioghachadh go ro nadurra leantin o na dearbhaidh ſhoilleir ſin. Oir co ſa bith chreidas briathran Chrioſd,—' 'Se ſo ' mo Corp ſa; Is i ſo 'm Fhuilſe.' 'S eigin dha fos a chreidſin nach aran no ſion ann, ach ſior Chorp agus Fuil Chrioſd fo ſceimh no foirm arain agus ſion; agus do lorg ſin, gu bheil uile bhriogh an arain agus an fhion air atharrachadh gu Corp agus Fuil Ioſa Chrioſd.

## AN TARSUSBUINADH, NO 'N NUABHRIOGHACHADH, AIR A MHINUCHADH GO SOILLEIR.

*C.* CIOD an t' achd leis am bheil Corp agus Fuil Chrioſd deanta fo dheilbh no ſceimha 'n arain agus an fhion?

*F.* Tre ſior iompochadh no atharrachadh do ſhuſbuin no bhriogh iomlain an arain agus an fhion, gu briogh no ſuſbuin iomlan Cuirp agus Fola Chrioſd; ata t' iompochadh no t' atharrachadh iongantach ſo air a dheanamh le briathran ro chumhachdach naomh na coiſreagaidh, orduichte le Crioſd,

agus air an labhairt leis an t' Sagart anns an Aifrionn: agus ata t' iompochadh no t' atharrachadh ſo go ceart agus go iomchuidh air a ghairmadh an Tarſuſbuinnadh no Nuabhrioghachadh le Comhairlean coitchionta Laterain agus na Treint: ata 'n Tarſuſbuinadh ag ciallachadh caochladh no atharrachadh aoin ſuſbuin no briogh iomlan gu ſuſbuin iomlain eile: 'ſe ſin re radh, gu bheil an t' aran agus am fion anns an t' Sacramaid bheannuichte, do riread, go fior, go brioghol agus go ſuſbuineach air atharrachadh gu Corp agus Fuil Chrioſd, gan chaochladh no atharrachadh ſa bith ann a riochda no ſceimhan iomollaich an arain agus an f hion.

*C.* Cionnas dhearbhas tu 'n Tarſuſbuinadh no Nuabhrioghachadh?

*F.* O bhriathran an orduigh naoimh,—' Se ſo mo ' Chorp ſa, ata air a thoirt air bhar ſon ſa.' N. Luc. xxii. 19. Roimh nam briathran ſin ata Soiſgeulaiche 'g innſeadh dhuinne,—' Gu 'n ghlac Crioſd ' aran agus thug e buidheachas, agus bhris ſe e, agus ' thug ſe e d' a dheiſciobail ſa: agus chum leigail dhoibh ſe thuigſin, ciod an gne arain bha 'n, no na 's tocha, ciod a chuir e roimh a dheanamh dheth: deirſe riu, gur e Chorp ſa h ann: agus thoirt gach fath amharais air falbh, co acca chuir e roimh a Chorp firineach ſa thoirt dhoibh, no fioghair a Chuirp ſa, chuir e ris ag radh, ata air a thoirt air bhar ſon ſa; ionas nach b' urradh iadſan, a chreid cumhachd uilechomaſach Chrioſd, a chuir ni 's mo ann amharas, nach b' e Chorp firineach ſa, a bha gu bhith air a thoirt air an ſon ſa, a thug e an ſin do dheiſciobail ſa aig an t' Suipair dheirionach. Nois ma 's e fior Chorp Chrioſd a bha air a thoirt air an ſon ſa, tha ſinne cinnteach dheth, gu 'm b' e Corp ſin, a thug Crioſd dhoibh, a f hior Chorp firineach

fein, mar deir se, gur e 'n Corp sin h ann a thug e air ar son sa,—' Se so mo Chorp sa, ata air ' a thoirt air bhar son sa :' ach ata 'n saoghal criosduidh uil' ag cordadh, gu 'm b' e Corp firineach Chriosd araon bha air a thoirt, agus a dfhuling air a Chrois air ar son sa. Uime sin, is taisbeanadh leoir shoilleir e, gu 'm b' e ni, a thug Criosd d' a h Apstail sa a Chorp firineach fein. Agus ann a lorg sin, is eigin a bhriathran sa ghabhail anns an t' seagh cheart agus litireach ; agus air d'a na briathran sin a bhith air an tuigsin anns an t' seagh litireach, is eigin dhoibh an Tarsusbuinadh no Nuabhrioghachadh a dhearbhadh go soilleir.

*C.* Ach ciod ata teachd air briogh an arain agus an fhion anns an t' Sacramaid, mar bheil iad ag mairtheadh ann deidh choisreagadh, ach amhain na riochdan agus na sceimhan iomollaich an arain agus an fhion ?

*F.* Ann a Sacramaid na Eucharisd, cho' 'n bheil briogh no susbuin an arain agus an fhion ag mairtheadh mar aon maille ri Corp agus Fuil Chriosd ; ach ata t' iomlan atharraichte gu Corp agus Fuil Chriosd.

*C.* Am bheil sgrioptuir idir agad airson an Tarshusbuinadh no 'm Brioghatharrachadh ?

*F.* Tha go deimhin gach earrunn sgrioptuir a thug mi' steach dhearbhadh Fior-Lathairachd Chriosd anns an t' Sacramaid ; ach is leoir na focail so gu dhearbhadh,—' 'Se so mo Chorp sa ; Is i so 'm ' Fhuilse ;' agus ma 's e Corp agus Fuil fhirineach Chriosd ann, mar deir beul na firinn gur e, cho 'n aran no fion ni 's mo h ann, ach fior Chorp agus Fuil Chriosd fo riochd agus sceimh arain agus fion.

*C.* Creud an dearbhadh eil' ata agad airson an Tarshusbuinadh no Brioghatharrachadh an arain

agus an fhion gu Corp agus Fuil an Tigharna Iosa Chriosd ?

*F.* Tha udharas Eaglais Dhea agam airson sin cruinnuichte ann tri Chomhairlean choitchionta. Air tus ; shocruich Comhairle Laterain ag radh,— ‘ Gu bheil an t’aran air a tharshusbuineadh (no air a ‘ bhrioghatharrachadh) gu Corp agus Fuil Chriosd ‘ trid an chumhachd dhiadhai.’ Can. 1. Anno Dom. 1215.

An dara aite ; shocruich Comhairle Floreins,— ‘ Gu bheil susbuin (no briogh) an arain air atharr‘ achadh gu Corp Chriosd, agus susbuin an fhion ‘ gu Fhuil se tre feart briathran an choisreagaidh.’ Decret. sub. union. Jacobinorum et Armenorum. Anno Dom. 1439.

An treas aite ; shocruich mor Chomhairle na Treint an ni ceudhna, ag radh,—‘ Ma their duine ‘ sa bith, gu bheil susbuin (no briogh) an arain a‘ gus an fhion ag mairtheadh ann a Sacramaid bean‘ nuichte na h Eucharisd maille ri Corp agus Fuil ‘ Iosa Criosd ; agus a dh aithas an t’ iompochadh ‘ (no ’n t’ atharrachadh) airid iongantach sin do ‘ shusbuin (no bhriogh) iomlain an arain gu Corp, ‘ agus briogh iomlain an fhion gu Fuil Chriosd, ‘ riochda ’n arain agus an fhion amhain ag mairth‘ eadh ; an t’ atharrachadh so ’ta ’n Eaglais Chaitho‘ lach go ro iomchuidh ag gairmadh an Tarsusbuin‘ adh (no ’n Nuabhrioghachadh) bithadh e Anath‘ ema no malluichte.’ Seff. xiii. 2. Tha thu faicin o so cionnas ata Eaglais Chriosd, air nach toir geatean Ifrionn buaidh am feasd ag socruchadh a teagasg fein.

*C.* Na chreid na sean Athreacha Naoimh agus na ceud creidmhaich ann a Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chriosd ann a Sacramaid beannuichte na h Eucharisd ; agus anns an atharrachadh iongan-

tach ſo, no h ann fior iompochadh an arain agus an fhion gu Corp agus Fuil Chrioſd, mar ata na Caitholaich ag creidſin ?

*F.* Chreid iad go deimhin, mar dfheuchas mi dhuit o'n ſgriobhuinan fein, ionas agus gu faic thu gu b' ionnann creideamh nan ceud creidmhach, agus creideamh nan Caitholach an diugh mu Fhior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chrioſd anns an t' Sacramaid.

Ann ſan cheud linn anns na bhaſaich Crioſd ata N. Pol, eadhon Apſtal Chrioſd fein ag radh,—' Oir ' fhuair miſe o'n Tigharna, an ni ſin fos thug mi ' dhuibh ſe, gu 'n ghlac an Tigharna Ioſa aran anns ' an oiche an do bhradhadh e . . . . agus thuairt e ' . . . . 'Se ſo mo Chorpſa, a 'ta air a bhriſeadh air ' bhar ſon ſa.' 1. Cor. 11. 23, 23.

San linn cheudhna tha N. Ignatius deiſciobal nan Apſtal fein ag radh ma h Eireacaich aimſir fein,— ' Cho 'n bheil iadſan ag luigaſeachadh iobartan agus ' breith-bhuidheachais, do bhri nach creid iad, gur ' i 'n Euchariſd Feoil ar Slanuighoir Ioſa Chrioſd a ' dfhuling airſon ar peaccaidh ne, a thog an t' ' Athair ſuas tre ghradh fein.' Epiſt. ad Smirnenſes, apud Theodoretum, Dialog. 3.

*C.* Na Chreid an dara linn ann Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chrioſd anns an t' Sacramaid?

*F.* Chreid iad go daingean, oir anns an linn ſo ata N. Iuſtin am Mairtair ag radh,—' Mar bha ſan ' Fheoil aig' Ioſa Crioſd Feoil agus Fuil airſon ar ' ſlainte ſa, 'ſamhuil ſin theagaſgadh ſinne gur i 'n ' Euchariſd Feoil agus Fuil an Ioſa cheudhna, ' thanic anns an Fheoil.' Apolog. ii. ad Ant.

Aris, anns an linn cheudhna tha N. Ciprian ag radh,—' Air do 'n aran a thug Crioſd d' a dheiſciob- ' ail ſa, bhith air atharrachadh, cho 'n ann ann

'cumadh no dreach, ach ann nadur no 'm briogh; 'trid uilechumhachd an fhocail, ata e deanta na 'Fheoil.' Sermo de Cœna Dom.

*C.* Na Chreid Eaglais an treas linn ann a Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chriosd?

*F.* Chreid iad go deimhin, mar fhiadhnuis air sin anns an linn so deir Origenes,—'Ann sin (san 't' sean lagh) bha manna na bhiadh ann a fioghair; 'ach nois is biadh Feoil Dhea h ann gne (no 'm 'firinn) mar a deirse fein, is biadh go firineach 'm 'Fheoil se.' Homil. vii. in Livit.

Agus aris, an ata t' udhar ceudhna 'g radh,—'Nuair 'ghlacas tu 'm biadh naomh ud, agus an cuirm 'neothruaillidh ud: an uair shealbhichas tu aran agus 'cupan na beathai' tha thu 'g itheadh agus ag oladh 'Corp agus Fuil an Tigharna. Ann sin ata Tigh-'arna dol asteach fo do chleith se. Uime sin, thusa ''g a t' iorisluchadh fein; aithris an Caibtain cead '(no Centurion) agus abair o Tigharna! cho 'n fhiu 'mise gu tigeadh tu 'steach fo mo chleith se. Oir far 'an d' theid an neach neo-iomchuidh asteach, ann 'sin ata se (Criosd) air teachd astigh gu breitheanas 'do neach a ghabhas e go neo-iomchuidh.' Homil. v. in diversos.

San linn cheudhna tha Tertullian ag radh,—'Do ''n aran ghlacadh agus rainadh, do rinn se Chorp 'sa.' L. iv. cont. Marcion. c. 40.

*C.* Na chreid creidmhaich an cheathro linn ann a Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chriosd anns an t' Sacramaid so?

*F.* Chreid iad gan amharas. Oir deirse N. Ciril Easbuig Ierusaleim aon do sgriobhadaira na linn so, mar so thaobh Fior-Lathairachd Chriosd agus an atharrachadh so san t' Sacramaid,—'Uime sin o'n 'thuairt Criosd mu 'n aran; Se so mo Chorp sa. Co

' aig' am bith chriodhe chuir ni 's mo 'n amharas ?
' Agus o na dheimhnuich e fein go ſeaſmhach ag
' radh ; Is i ſo m' Fhuil ſe ; co riamh chuir ſo ann
' teagamh, ionas agus radh, nach b' i ſin Fhuil ſe ?
' San am chuaidh ſeachadh aig banis Chanain ann
' a Galilea, dh iompoich (no dh atharraich) e
' uiſge gu fion, an ni aig' am bheil coſlachadh airid
' ri Fuil. Agus an ſaoil ſinne nach fiu e bith air a
' chreidſin, gu 'm feud e fion atharrachadh no
' chaochladh gu Fhuil fein ? Aris, fo riochd arain
' ata ſe toirt dhuinn' a Chorpſa, agus fo riochd fhion
' ata ſe toirt dhuinn' a Fhuil ſe. Agus beagan ann
' deidh ſin. Giodh gu bheil do cheadfuidhſa cuir
' ann a t' aghai ſa, giodheadh is eigin creideamh
' do dhaingnachadh ſa. Na toir breith air an ni leis
' am bhlas, ach leig le creideamh do dheanamh ſa
' cinnteach thareis air gach amharas, gu bheil thu
' coiphairtuchadh do Chorp agus do Fhuil Chrioſd.'
Cat. Miſtag. 50.

San linn cheudhna tha N. Ambros ag radh mu 'n
t' Sacramaid ſo—' Is aran, an t' aran roimh briath-
' ran an choiſreagaidh, ach an uair ata coiſreagadh
' ag teachd da h ionnſuidh, do 'n aran ata Feoil
' Chrioſd air a dheanamh ; dearbhamid ſo. Cion-
' nas dfheudas ſin a 'ta na h aran bhith na Chorp
' Chrioſd ? Tre coiſreagadh. Co leis, agus co nam
' briathran leis am bheil an coiſreagadh air a dhean-
' amh ? Tre briathran an Tigharna Ioſa—Oir an
' uair ata Sagart ag teachd a dheanamh an t' Sacra-
' maid urramach, ni bheil e gnathachadh a bhriath-
' ran fein, ach briathran Chrioſd. Uime ſin, ata
' focal Chrioſd ag deanamh an t' Sacramaid ſo.
' Creud am focal Chrioſd ? Eadhon am focal ſin,
' leis an d' rinnadh gach aon ni.—Dh orduich an
' Tigharna, agus rinnadh an talamh. Dh orduich

'an Tigharna, agus ghineadh gach uile cretoir.
'Tha thu faicin uime ſin, cia comaſach agus dean-
'aſach a 'ta briathran Chrioſd—Ionas agus thoirt
'air na nithe nach robh idir ann, bith a bhith
'acaſan. Cia mor na 's moa na ſin, an comas ſe
'dheanamh nan nithe ſin a 'ta 'n lathair, bhith air
'an atharrachadh gu nithe eile. Ni robh neamh
'ann, ni robh muir ann, ni robh talamh ann;
'ach eiſd riſan a deir.—Labhair e, agus rinnadh
'iad. Dh orduich e, agus chruthaichadh iad.
'Chum gu feud mi nois do fhreagaradh ſe: cho
'b' e Corp Chrioſd bha 'n roimh coiſreagadh; ach
'ann deidh choiſreagadh, deiram ſe riut, gur e
'Corp Chrioſd a 'ta ſin ann.' Lib. iv. de Sacra.
c. iv.

San linn cheudna tha N. Gregor Naſianſum ag radh—'Go firineach ata ſinn' ag creidſin, eadhon 'tre focal Dea, gu bheil an t' Aran beannuichte 'air atharrachadh, gu Corp Dhea 'm Focal.' Orat. Catechiſ. c. 17.

Anns an linn ſo fos ata N. Criſoſtom ag radh—'An 'ti tha ſuidheadh ſhuas marris an Athair, a 'ta ſe 'air a bheaneadh ris anns am mhamuin ceudhna le 'lamha gach uile, agus 'g a thoirt fein dhoibhſin 'uile, 's aill a ghlacadh ſa. Agus ag fagail do 'Chrioſd a Fheoil ſa dhuinne, giodheadh ag dol 'ſuas doſan gu neamh; ann ſin fos ata i aige ſan.' Lib. de Sacerdotio.

*C.* Na chreid creidmhaich a chuigo linn ann a Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chrioſd anns an t' Sacramaid bheannuichte?

*F.* Chreid iad go deimhin, oir deirſe N. Auguſtin aon do h Athreacha na linn ſin fein—'Cionnas 'dfheudadh Dabhi' bhith air a ghiulanadh 'n a 'lamha fein, ni faidh ſinn, ach ann Crioſd ata

'ſinne 'g a fhaotin : oir bha ſe air a ghiulanadh 'n 'a lamha fein, an uair ag toirt a Chorp ſa, dubh-'airt ſe, 'Se ſo mo Chorp ſa, oir ann ſin ghiulain 'e 'n Corp ſin ann a lamha fein.' In Pſalm. xxxiii. Con. i.

San linn cheudhna tha N. Ciril Eaſbuig Alexandria 'g radh—' Nar leigeadh Dia gu gabheadh 'ſinn e mar Fheoil chumanta, no fos mar Fheoil a 'dhuine naomhaichte, agus ceangaile ris an Fhocal 'tre cocheangal onoir; ach gabhidh ſinn' e mar 'ata e go firineach, Feoil ceart agus ath-bheotha-'chadh an Fhocail fein.' In Epiſt. ad Neſtorium.

*C.* Na chreid Crioſduidhean an t' ſiao linn fos ann Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chrioſd anns an t' Sacramaid ?

*F.* Chreid iad go deimhin, oir ata N. Remigius Eaſbuig na Remein aon deth ſgriobhadaira na linn ſin fein ag radh mu 'n aran choiſreaghte leis an t' Sagart—' Giodh gur aran ata air a fhaicin, ach 'ann a firinn is e Corp Chrioſd e.' In Commentario, cap. 10. Epiſt. prima ad Corint. De pane conſecrato a Sacerdote.

Nois ata thu faicin go ſoilleir o nan earrunna ſo do ſgriobhuinan nan ceud creidmhach ann Crioſd, gu 'n creid iad go daingean laidir ann Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chrioſd anns an t' Sacramaid ; mar ata 'n Eaglais Chaitholach an diugh ag teagaſgadh d' a clainn'. Oir is ann ann aimſir nan Naoimh ſin, ata na Proteſtanaich fein ag aidmhuchadh gu 'n robh an Eaglais fior-ghlan, agus ſaor o gach uile mearachd. Ach chreid Eaglais an aim ſin, gu 'm b' e Corp agus Fuil fhirineach Chrioſd bh' aice ſa ſan t' Sacramaid, mar ata 'n Eaglais Chaitholach an diugh ag creidſin : agus le ſin is aon ar creideamh ſa 'n diugh, agus an creideamh ſa ann ſin ; agus cho 'n

iongantach so, ann deidh do Criosd radh—' 'Se so ' mo Chorp sa; Is i so m' Fhuil se—Agus air a ' charraig so togidh mi 'm Eaglais sa, agus cho toirt ' geatean Ifrionn buaidh uirre.' Is e so gealla' seasmhach agus daingnaich Chriosd.

C. Ach nach bheil N. Pol ag labhairt mu 'n t' Sacramaid ann deidh choisreagadh ag radh aran ris? 1. Corint. x. xi.

F. Deirse, agus fos sinne, air tus; do bhri gur e h aran na beathai', biadh agus lon arn anaim. An dara aite; do bhri gu bheil e ghna cumail gne agus tupaisdan an arain, agus gu bheil sceimh agus riochd an arain aige; agus uime sin, reir raidh an sgrioptuir, theirar aran ris, mar ata Aingil, 'g an taisbeanеadh fein ann a cumadh agus riochd dhaoine, go tric anns an sgrioptuir air an gairmadh nan daoine. Faic N. Luc. xxiv. 4. Gniomh i. 10, &c. An treas aite; do bhri gu robh e air a choisreagadh o 'n aran, agus uime sin, reir modh no nos labhraidh gnathaich an sgrioptuir gairmar aran dheth, bhri, gu 'n d' rinnadh o 'n aran e, mar ata duin' air a ghairmadh an duslach, bhri gu 'n d' rinnadh o dhuslach e. Gen. iii. 19. Agus ata nathair air a gairmadh na slat, bhri gu 'n d' rinnadh o shlat i. Exod. vii. 12.

Osbar ata Minuichoir maith againe 'g innseadh dhuinne ciod e t' aran so mu bheil N. Pol ag labhairt ann sin, eadhon an t' Apstal ceudhna, far am bheil e 'g innseadh dhuinn'—' An t' aran a 'ta sinn ' ag briseadh, nach e cochomunn Cuirp Chriosd e?' 1. Corint. x. 16.—' An t' aran a bheir mise dhuibh ' se, se m' Fheoil e, a bheir mi airson beatha an ' domhain.' N. Eoin. vi. 52.

C. Ach ciod their thu r' ar Slanuighoir ag gairmadh an t' Sacramaid toradh na fioneamhain? N. Matth. xxvi. 29.

*F.* Na bithadh ſin cinnteach, gu 'n ghairm ar Slanuighoir mar ſin fion coiſreaghte an t' Sacramaid bheannuichte, ni dearbhadh e tuilleadh na ghairmadh e le N. Pol an gne eile, aran : 'ſe ſin re radh, dheardhadh e 'mhain gu 'm feudadh ainm an fhion no toraidh na fioneamhain thoirt do 'n Fhuil, air dhi riochd agus blas an fhion bhith aice, agus air dhi bhith coiſreaghte o 'n fhion. Ach ata gach reaſun ſam bith ag toirt oirne ſhaolſin, nach robh ainm toraidh na fioneamhain, air a thoirt le 'r Slanuighoir do 'n Chalis no Cupan coiſreaghte, ach do fhion an t' Suipair Chaiſgeach, a dh oil iad roimh orduchadh an t' Sacramaid ſo ; gur ann mar ſo tha chuis a 'ta e lan ſhoilleir o N. Lucas a 'ta 'g innſeadh na cuis ſo go h iomlan. Caib. xxii.

Rann 14. ' Agus an tra thanic an uair ſhuidh e ' ſios, agus an da Apſtal deug maille ris.

15. ' Agus a dubhairt ſe riu, le mor thogradh ' mhiannaich mi a Chaiſg ſo itheadh maille ribh ' roimh dhamh fulang.

16. ' Oir deiram ribh, nach ith mi dhith tuilleadh ' gus an coilionar i ann rioghachd Dea.

17. ' Agus ghlac ſe 'n Cupan agus thareis buidheachas thoirt a dubhairt ſe, gabhibh ſo agus rainnibh eadruibh fein e.

18. ' Oir deiram ribh, nach oil mi do thoradh ' na fioneamhain, gus an tig rioghachd Dea.

19. ' Agus Ghlac ſe Aran agus thareis buidheachas ' thoirt, bhris ſe e, agus thug e dhoibhſe e ag radh, ' 'Se ſo mo Chorp ſa, a 'ta air a thoirt air bhar ſon ' ſa ; deanibh ſo ann a cuimhnachan ormſa.

20. ' Agus mar an ceudhna an Cupan ann deidh ' na Suipair, ag radh : Is e 'n Cupan ſo an Tiomna ' nuadh ann m' Fhuil ſe, a dhoirteadh air bhar ſon ſa.

21. ' Ach feuch lamh an ti bhrathas miſe maille ' rium air a bhord, &c.'

Far am bheil e lan ſhoilleir, nach b' e ſin an Cupan ſacramaideach, ach an Cupan ſin a dh oil iad maille ris an Chaiſg, da tug ar Slanuighoir ainm toraidh na fioneamhain.

*C.* Ach mar bheil an t' aran agus am fion ag mairtheadh ſan t' Sacramaid ann deidh choiſreagadh ciod mata tha teachd orra?

*F.* Ata ſiad air an atharrachadh gu Corp agus Fuil Chrioſd ar Tigharna ne mar dearbh ſinn' go ſoilleir cheana.

*C.* Ach cionnas dfheudas aran agus fion bhith air an atharrachadh gu Corp agus Fuil Chrioſd?

*F.* Le cumhachd uilechomaſach Dhea da nach bheil ni ſam bith cruaidh no do dheanta, an ti roimh ſo dh atharraich uiſge gu fuil, agus ſlat gu nathair bheo. Exod. vii. Agus uiſge gu fion aig banis Chanain. N. Eoin. ii. Agus an ti ſin ata go laithail ag atharrachadh aran agus fion no deoch agus biadhean eile tre cramh gur feoil agus ar fuil fein, agus cho 'n iongantach leine ſo, ge cho 'n aithne dhuinne cionnas ata ſo deanta no tachairt.

*C.* Nior tuig ſinne cionnas dfheudas an atharrachadh ſo bhith air a dheanamh, agus uime ſin, cho choir a creidſin?

*F.* An tuig thu cia mar rinn Dia an ſaoghal o neoni, ni 's ro mhoa, no ni 'ta h ann atharrachadh gu ni eile, mar aran agus fion gu Corp agus Fuil Chrioſd? An tuig thu cionnas is urradh triuir bhith ann aon, mar an Trionaid? Giodheadh ma 's crioſduidh thu tha creidſin ſo, giodh gur ard e oſcionn do thuigſe, do chomais agus t' uile reaſun ſa; agus ma 'ta thu 'g a creidſin, ata thu deanamh ſin, cho 'n ann bhri gu bheil thu 'g a thuigſin, ach bhri gu 'n d' innis Dia e. Agus an ſaoil thu nach fiu Dia chreidſin cheart go maith an tra their ſe ruit,—' Se ſo mo

' Chorpſa ; Is i ſo m' Fhuil ſe, agus an uair dh innſas e dhuit gu bheil tri Pearſa ſan Trionaid, no gu 'n chruthaich eiſan an ſaoghal do neoni ?

*C.* Ach nach bheil ar ceadfuidh ſa uile toirt ſiadhnuis gu bheil an t' aran agus am ſion do ghna a' mairtheadh ?

*F.* Cho 'n bheil iad, ata ſiad amhain ag toirt fiadhnuis gu bheil dath no dreach agus blas an arain agus an fhion ag mairtheadh ann ſin, mar ata ſiad go deimhin ann ſin, ach thaobh am briogh no ſuſbuin o leath aſtigh ſa, ni cuſbair ſo dh aon do na ceadfuidha, agus ni moa dfheudar a mhothuchadh le h aon dhiubh.

*C.* Ach nach bheil ar ceadfuidha ſa meallta uime ſin, anns a chuis ſo ?

*F.* Labhradh go ceart cho 'n bheil iad ; do bhri, gu bheil iad go ſirineach ag taiſbeaneadh an ni tha go fior ann ſin, eadhon an dath, dreach, cumadh agus blas, &c. an arain agus an fhion. Ach is i breitheanas ata meallta 'n uair air abhar blais, cumaidh agus daith, deir iſe go ro h obbuin gur aran agus fion ſo.

*C.* An coir dhuinne creideas thoirt d' ar ceadfuidha ſa, aig uair ſam bith?

*F.* Bu choir dhuinne gan teagamh creideas thoirt dhoibhſin do ghna, 'n uair nach bheil reaſun maith, no udharas Dea 'g innſeadh an atharrachadh dhuinn', ach ann ſo tha chuis go mor air atharrachadh, oir ata focal Dhea 'g innſeadh dhuinne nach aran no fion ata h ann, ach Corp agus Fuil Chrioſd : agus do lorg ſin, bu choir dhuinne creideas thoirt do fhocal agus udharas Dea roimh gach reaſun agus ceadfuidh ſa bith.

*C.* An toir thu dhamh ſompla ſam bith anns na thaiſbean teaſdeas ceadfuidhan an duine aon ni,

agus anns an d' rinn udharas dhiadhaidh focail Dea ſinne cinnteach, nach b' e go deimhin an ni thaiſbeaneadh leoſan bha 'n, ach ni ſonruighte eile?

*F.* Tha ioma ſompla leithaid ſin againe anns a ſgrioptuir naomh, mar ata, 'n uair theaſbean Aingil iad fein ann a cumadh agus dealbh dhaoine. Gen. xix. N. Marc. &c. Agus thaiſbean an Spiorad Naomh e fein ann a riochd columain. N. Luc. iii. 22, &c. Thoir an aire ann ſo: nach feudadh N. Eoin Baiſde radh an uair chunnic e an Spiorad Naomh ag teachd anuas air ar Slanuighoir ann cumadh no riochd columain. Cho 'n e Spiorad Naomh ata ann ſo, ach columan, oir cho 'n urradh mo cheadfuidha ſa bhith mearachdach, ach ata mo cheadfuidha ſa 'g innſeadh dhamh, gur columan an ni ſo tha mi faicin air teachd anuas air Ioſa, agus cho 'n e 'n Spiorad Naomh a dh innis thu dhamh a thigeadh anuas air an ti bha gu teachd ann m' dheidh ſa, agus le ſin is cinnteach mi nach e ſo neach ſin m' an dubhairt thu rium,—'Ge b' e neach air am faic thu an Spiorad ag teachd anuas, agus ag gabhail comhnuidh air, is e ſin an ti a bhaiſdas leis an Spiorad Naomh.' N. Eoin. i. 33. Is an air an achd ſo fein a reaſunichadh Eoin Baiſde, na creideadh e a cheadfuidha ſa roimh focal Dea.

*C.* Nach feud ſinn aon ſa bith d' ar ceadfuidh ſa chreidſin thaobh na breitheanais a 'ta ſinn' ag toirt mu phairt aſtigh an t' Sacramaid ſo?

*F.* Feudidh ſinne go tearuinteach creideas a thoirt do cheadfuidh an eiſdeachd a 'ta 'g innſeadh dhuinne tre focal Dea agus udharas Eaglais Dea, gur e ni ſin aig' am bheil coſlas arain agus fion anns an t' Sacramaid, do riread Corp agus Fuil Chrioſd,—'Nois ata creideamh trid eiſdeachd agus eiſdeachd tre focal Dea.' Deirſe N. Pol. Rom. x. 17.

*C.* Cionnas dfheudas Corp agus Fuil Chriosd bhith air an cumail ann aite go beag ris an abhlann choisreaghte, seadh anns a chrimag is lughe dheth ?

*F.* Trid an chumhachd uilechomasach cheudhna sin, leis am feud camhul dhol tre cro na snathaid, —' Do dhaoine tha so dochomasach, ach do Dhia ' ata gach uile nithe comasach (no sodheanta).' N. ' Matth. xix. 26.

*C.* Cionnas is urradh Corp Chriosd bhith araon ann neamh agus anns an am cheudhna, ann iomad aite fa leath air an talamh ?

*F.* Tre cumhachd uilechomasach Dhea, a 'ta sinne 'g aidmhaladh ann ceud ponc ar creid ne, deiram leis an chumhachd sin fein leis am bheil e do ghna suidheadh air lamh dheas Dhea 'n Athair : agus giodheadh thaisbean se e fein agus rinn e comhradh ri N. Pol air an talamh anns an aon am do bha se air neamh : ag radh ris,—' A Shauil a Shauil ' carson ata thu a' geurleaneamhuin ormsa ?' Agus an uair fhreagair, Pol ag radh,—' Co thusa a Thigharna ? Is mise Iosa air am bheil thusa a deanamh ' geurleaneamhuin.' Gniomh. ix. 4, 5. Uime sin bha Criosd ann da aite dh aon uair.

*C.* Ach nach contrailleachd' soilleir e, an Corp ceudhna bhith dh aon uair ann a da aite fa leath ?

*F.* Ni head na 's moa no do 'n aon Dia bhith ann tri Pearsanan eiderdhealaichte, no dh aon Pearsa bhith ann da nadur, no do 'n aon anam cheudhna bhith dh aon uair anns a cheann agus anns a chriodhe, no do dha Chorp a bhith dh aon uair anns an aon aite cheudhna, mar an uair, do thanic Corp Chriosd ionnsuidh nan deisciobail :—' Air da na ' dorsa bhith duinte.' N. Eoin. xx. 26. no fadheoi, do 'n aon Chorp ann deidh a philleadh gu duslach, a bhith ann deidh ioma linn aris air aisageadh aig an Eiseirigh.

*C.* Ach nach feud Corp agus Fuil Chriofd a bhith air an dochaneadh, agus air am mioghnathachadh anns an t' Sacramaid ?

*F.* Cho 'n fheud iad, oir ata Corp agus Fuil Chriofd anois neobhaſmhor dofhulangte agus neo-thruaillidh : giodh gu feudar a radh gu deanadh tair agus dim as orra, leis an ti neo-iomchuidh, agus air an abhar ſin, deir N. Pol. gu bheil leithaid ſin neach ciontach do Chorp agus do Fhuil Chriofd : ach cho 'n bheil an dimeas ſin ag dochaneadh Corp do-bhaſmhor Chriofd, ni 's moa na 'ta cionta air bith eile ag dochaneadh no truailligeadh a Dhiadhachd ſa.

*C.* Cho 'n bheil am focal Tarſuſbuinadh air a fhaotin anns an ſgrioptuir, uime ſin, cho choir a chreidſin ?

*F.* Cho 'n bheil an lom fhocal ſin anns an ſgrioptuir ; ach ata ni air a chialluchadh leis anns an ſgrioptuir, agus is leoir ſin, eadhon atharrachadh iomlan an arain agus an fhion gu Corp agus Fuil Chriofd. Oir ma 's e Corp agus Fuil fhirineach Chriofd, a 'ta ſan t' Sacramaid, mar deirſe fein ag radh,—' Se ſo mo Chorpſa ; Is i ſo m' Fhuilſe :' tha e ſoilleir nach aran no fion ni 's mo, 'ta h ann : agus le ſin gu bheil briogh iomlan an arain agus an fhion air iompochadh no air atharrachadh gu Corp agus Fuil Chriofd, an ni do riread a 'ta air a thuigſin leis an Nuabhrioghachadh no 'n Tarſuſbuinadh : agus uime ſin, is coir a chreidſin, ge nach faidhar an lom fhocal anns an ſgrioptuir, go maith ris an fhocal ſo 'ta ſinn ag creidſin, eadhon am focal Trionaid, giodheadh cho 'n fhaidhar e 'n aite ſa bith anns an ſgrioptuir naomh.

*C.* Fadheoi, bheil dearbhadh ſam bith eile agad airſon Fior-Lathairachd Chriofd anns an 't Sacramaid bheannuichte ?

*F.* Ata ſin agam dearbhadh maith eile, airſon Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chrioſd anns an t' Sacramaid, eadhon gu bheil moran do na Proteſtanaich fein ag creidſin, gur e fior Chorp agus Fuil Chrioſd a 'ta ſinn' ag glacadh anns an t' Sacramaid; mar ata Proteſtanaich na Gearmailt, Proteſtanaich na Suain, agus Proteſtanaich na Lochluin; ann aon fhocal ata na Proteſtanaich Lutheranaich go iomlan ag creidſin ann Fior-Lathairachd Chrioſd anns an t' Sacramaid, go maith ris na Caitholaich. Ionas agus gu bheil an ſgrioptuir, na ſean Athreacha agus an Eaglais Chaitholach go iomlan, agus fos cuid mhor, agus a chuid is ſine do na Proteſtanaich fein ag ditheadh nan Proteſtanaich eile a 'ta 'g aitheadh Fior-Lathairachd Cuirp agus Fola Chrioſd anns an t' Sacramaid ſo.

Ionas agus gu bheil Luther ceud Apſtal nan Proteſtanach ag radh—'Creud an coduchadh ata acaſan (na Sacramaidarianaich, is e ſin re radh, na Suinglianaich agus na Calmhinaich a dh aitha Corp agus Fuil Chrioſd a bhith anns an t' Sacramaid) 'a dhearbhadh nan tairgſininn ſin bhith contrailleach. Ata 'Crioſd air neamh, agus ata Crioſd anns an t' Suipair? Ata 'n contrailleacha' 'n an ſmuaintiche inntinn, cho 'n ann ann a creideamh no h ann a ſocal 'Dhea.' Tom. Vitemberg. Anno 1557.

*C.* Ciod thuairt e ri luchd aithaidh Corp Chrioſd anns an t' Sacramaid, eadhon nam Proteſtanaich eile?

*F.* Thuairt e—'Nach robh annta, ach drong dhamnaichte, malaid do bhreugaira malluichte, uaibhreach, agus ſpiorada ceannareach, luchd arain ithaidh, ſion-olaira, mortairan anaman.' Deirſe fos gu bheil Corp Chrioſd go cinnteach, corporra agus go ſirineach anns an t' Sacramaid—'Go treabhdhireach ata mi ſmuaintuchadh gur Eireacaich iad

(na Suinglianaich, na Calmhinaich, agus na Sacramaidarianaich uile), ' agus gu bheil iad dealaichte o ' Eaglais Dhea, a'ta'g aitheadh Corp agus Fuil Chriofd ' a bhith air a ghabhail le beul ar Cuirp fa anns an ' t' Sacramaid bheannuichte.' In parva. Confeff. Anno 1544. et Thefi contra Lovan.

Deir fos Melancthon deifciobal Lutheir fein,— ' B' fearre leam bafachadh no radh marris na Suinglianaich agus na Calmhinaich, nach urradh Corp ' Chriofd a bhith, ach ann aon aite.' Epift. ad Mart. Gerol.

*C.* Creud e ftugh feimail no riachdanach an t' Sacramaid fo ?

*F.* Tha aran cruinnachda agus fion na fion dhearc?

*C.* Creud e foirm airid an t' Sacramaid ?

*F.* 'Se fo mo Chorp fa ; Is i fo m' Fhuil fe.

*C.* Carfon ata beagan uifge coimeafghte marris an fhion anns a Chalis no Cupan ?

*F.* Chialluchadh an Fhuil agus an uifge fhrutheadh o thaobh Chriofd ; agus fos ceangal nan creidmhach maille ri Criofd tre feart an t' Sacramaid fo.

## AN COMMUNACHADH ANN AON SEORSA NO GNE AIR A MHINUCHADH.

*C.* CREUD bhar teagafg fa thaobh no ponc fo ?

*F.* 'Se fo ar teagafg fa, nach bheil eigean fam bith ann, airfon nan Neochleiraich an Communachadh a ghabhail fo da fheorfa no gne : ach gur leoir e, agus gu bheil e laghail dhoibhfe fin a dheanamh fo 'n dara h aon no 'n aon eile, mar dh orduichas Eaglais Dea.

*C.* Cionnas dhearbhas tu, gur leoir Communachadh fo 'n dara feorfa, no fo ghne 'n arain amhain ?

*F.* Air an doigh ſo; ma 's leoir do na Neochleiraich no 'n Tuath chum na beatha ſhiorruidh fhaotin agus a ſealbhachadh an Communachadh a gabhail fo 'n aon ghne no fo 'n aran amhain: ann ſin ata ſe lan ſhoilleir, nach bheil e feimail dhoibhſe chum na beatha mhairtheaneach fhaotin, an Communachadh a ghabhail fo 'n da ſheorſa. Ach is ſoilleir e, gur leoir do na Neochleiraich chum na beatha ſhiorruidh fhaotin an Communachadh ghabhail fo 'n aon ghne 'mhain. Agus uime ſin, ni bheil e feimail dhoibhſe Communachadh a ghlacadh fo 'n da ghne; 'ſe ſin re radh, ghabhail araon fo ghne 'n arain agus an fhion.

*C.* Ma dhearbhas tu o 'n ſgrioptuir gu bheil am bheatha ſhiorruidh air a gealleadh do 'n neach a ghabhas an Communachadh fo 'n aon ghne 'mhain, ann ſin go deimhin aidichidh mi go toileach, gur leoir Communachadh fo 'n aon ghne 'mhain?

*F.* Dearbhidh mi ſin go furaſda o 'n t' ſoiſgeul, far am bheil Criofd ag gealltin na beatha ſhiorruidh ceithair uaira do 'n ti dh ithas fo ghne 'n arain amhain.—i. ' 'Se ſo t' aran a 'ta teachd anuas o neamh ' chum ma dh ithas aon neach dheth, nach faidh ' ſe bas.—ii. Ma dh ithas neach air bith do 'n aran ' ſo, bithidh ſe beo go brath, agus an t' aran a bheir ' miſe uam, is e m' Fheoil e, a bheir miſe airſon ' beatha an domhain.—iii. Mar a chuir an t' Athair ' beo uaidhe miſe, agus ata mi beo tre m' Athair ' ſa, is amhuil ſin, ge b' e neach dh ithas miſe, ' bithidh ſe beo triomſa mar an ceudhna.—iv. Is e ' ſo an t' aran ſin a thanic anuas o neamh; an ti ' dh ithas an t' aran ſo, bithidh ſe beo am feaſd.' N. Eoin. vi. 50, 51. 57, 58.—Tha thu cluintin o bheul na firinn fein, gur leoir itheadh amhain, chum bhith beo am feaſd agus ann lorg ſin, ata e lan ſhoil-

leir, gur leoir an Communachadh fo 'n aon ghne, chum am bheatha mhairtheaneach fhaotin; agus ciod tuille tha re ſhiarreadh no re fhaotin?

*C.* Creud an dara argumaid ata agad airſon laghalachd Communachaidh fo 'n aon ghne?

*F.* 'Se ſo e, agus thoir fanear e; ma thug Crioſd fein agus a dheiſciobail ſa, an Sacramaid fo 'n aon ghne no ſeorſa 'mhain; ann ſin ata e leoir ſhoilleir, gu bheil e laghail agus ceart dhuinn' a thoirt fo 'n aon ghne mar an ceudhna. Ach is cinnteach e gu gu 'n tug Crioſd fein agus fos a dheiſciobail ſa, air uairan an Sacramaid Naomh ſo fo 'n aon ghne 'mhain. Air an abhar ſin fein, ata e laghail agus ceart duinn' a thoirt fo 'n aon ghne mar an ceudhna; do bhri gu bheil e laghail dhuinne dheanamh mar rinn Crioſd agus na h Apſtail, agus le ſin ata e laghail dhuinne dheanamh mar rinn Crioſd.

*C.* An dearbh thu o 'n ſgrioptuir, gu 'n tug Crioſd agus a dheiſciobail ſa an Sacramaid air uaira fo 'n aon ghne?

*F.* Dearbhidh mi go deimhin—' Agus tharladh ' an uair do ſhuidh e (Crioſd) aig bord maille riu, ' air dha aran a ghlacadh, bheannuich ſe e, agus ' bhris ſe e, agus thug ſe dhoibh e.'—Agus dfhoſg- ' aladh an ſuilan ſa, agus dh aithnaich ſiad e, agus ' chuaidh e as an ſealladh uatha.' N. Luc. xxiv. 30, 31.

' Agus bhuanaich iad go ſeaſmhach ann a teagaſg ' nan Apſtal, agus ann a cochommunn briſeaidh ' an arain agus urnuidh.' Gniomh. ii. 42.

Aris,—' Agus an ceud la do 'n t' ſeachduin air ' do na deiſciobail cruinnuchadh an ceann cheile a ' bhriſeadh an arain, ſhearmonaich Pol dhoibh, &c.' Gniomh. xx. 7.

Cho 'n bheil an Cupan ann aon do na h aitean-

ſo, uirreadh agus air a ainmuchadh ; ge gu bheil buintin aca uile ris an t' Sacramaid ſo. Oſbar ata thu cluintin toradh agus tairbhe an arain ſin a fhuair na deiſciobail o Chrioſd: cionnas a dfhoiſgail e an ſuilan ſa, agus dh aithnaich ſiad an Dia ſa ; ni 's dearbhadh cinnteach gu b' e a Chorp ſa, a thug Crioſd dhoibh ſin anns an uair ſin, mar is leir e go ſoilleir o'n toradh a thug e mach annta ſan. Agus le ſin ata thu faicin cia laghail agus ceart ata Communnachadh fo 'n aon ghne, air dha bhith air a thoirt anns an achd ſin araon le Crioſd fein agus le Apſtail ſa do na ceud creidmhaich air uaira.

*C.* Creud an treas argumaid a 'ta agad airſon laghalachd Communachaidh fo 'n ghne 'mhain?

*F.* 'Se ſo e, agus thoir e fanear go maith ; ma dfheudas ſuſbuin no briogh iomlan an t' Sacramaid a bhith againe, maille r' a uile chriocha ſa fo 'n aon ghne 'mhain ; ſe ſin re radh Corp agus Fuil Chrioſd, Crioſd go iomlan as eugmhais an glacadh fo 'n da ghne. Ann ſin ata e leoir ſhoilleir nach bheil Communachadh fo 'n da ſheorſa feimail no riachdanach chum ſlainte no ſlanuchadh anaim. Ach ata ſuſbuin no briogh iomlan an t' Sacramaid againe fo 'n aon ghne 'mhain, maille r' a uile chriocha ſa: agus uime ſin, ni bheil Communachadh fo 'n da ſheorſa feimail chum ſlainte fhaotin ; is e ſin, co acca ghabhar an Sacramaid ſo, fo riochd an arain amhain no fo riochd an fhion amhain, gu bheil ſinn 'ag gabhail Corp agus Fuil Chrioſd go iomlan.

*C* An dearbh thu o'n ſgrioptuir gu bheil ſinn' ag gabhail Corp agus Fuil Chrioſd anns an t' Sacramaid, co acca is ann fo ghne arain amhain no gne an fhion amhain ata ſinne 'g a ghabhail ?

*F.* Dearbhidh mi ſin dhuit go ro ſhoilleir o'n aite ſin, far am bheil N. Pol ag daingnachadh na

firinn so, thaobh Communachadh fo 'n aon ghne: ge gu 'n do thruaill agus mhuisg na Protestanaich an earrunn so 'n am Bibal sa, 'ta airson Communachadh fo 'n aon ghne, go ro oiltoil agus uabhasach; air faicin dhoibh a spionnadh agus a neart sa gu Communachadh fo 'n aon ghne dhaingnachadh, chuir iad go cealgach agus dh aon ghnothach asteach anns an earrunn am focal, Agus, a 'ta ceangaladh an Aran agus an Cupan ri cheile, ann aite 'n fhocail, No, a 'ta 'g an dealachadh o cheile. Nois is e 'm focal No tha san greugais, eadhon anns an Tiomna' nuadh do chuir na Protestanaich fein amach, agus cho 'n e focal, Agus, mar chuir iad araon, nan eidertheangachadh bheurlach agus ghaelic; am focal a 'ta 'gatharrachadh seagh agus tuigse an sgrioptuir go uabhasach, gu mor naire agus maslachadh nam muintir sin a chuir ann e. Uime sin is i so 'n earrunn mar ata i go firmeach air a cuir sios leis an Apstal anns an greugais,—' Uime sin, ge b' e neach a dh ithas an t' aran ' so, no dh olas an Cupan so an Tigharna, go neo- ' iomchuidh bithidh se ciontach do Chorp agus do ' Fhuil an Tigharna.' 1. Cor. xi. 27.

*C.* Creud e ciall nadurra nam briathran sin?

*F.* Is e ciall nadurra agus soilleir nam briathran so, ge b' e neach ghabhas an Sacramaid so, go neo-iomchuidh fo 'n aon ghne 'mhain gu bheil e ciontach do Chorp agus do Fhuil Chriosd an Tigharna; nois ma ni Communachadh, giodh anns an aon ghne 'mhain, an Communaiche neo-iomchuidh, araon ciontach do Chorp agus do Fhuil an Tigharna: uime sin ata fos an Communachadh, giodh ach anns an aon ghne 'mhain air a ghabhail, ag deanamh an Communaiche iomchuidh na Choiphairtoir do Chorp agus do Fhuil an Tigharna. Agus do lorg sin, ata Sacramaid air a ghlacadh anns an dara gne dhiubh,

'ſe ſin re radh gu bheil Crioſd go iomlan fo ghne an arain, agus go iomlan fo ghne an fhion : agus le ſin, co acca ghabhas neach an Sacramaid fo 'n aon ghne no fo 'n da ghne, gu bheil e glacadh Crioſd go iomlan.

*C.* Creud an reaſun eile ata agad airſon Communachadh fo 'n aon ghne ?

*F.* Tha deagh reaſun agam airſon ſin, eadhon, ge b' e neach a ghlacas Corp Chrioſd, a 'ta ſe fos ag gabhail Fuil Chrioſd : oir cho 'n urradh Corp beo Chrioſd bhith as eugmhais na Fola : nois cho 'n bheil Corp marbh aige Crioſd, ach Corp neobhaſmhor, neofhulangte agus neothruaillidh; agus ni's mo cho 'n bheil cumhachd 'aig am bhas thareis airſan : uime ſin, cia ſam bith aite ſam bheil Corp Chrioſd, ann ſin is eigin Fuil Chrioſd bhith mar an ceudhna: agus cia ſam bith aite ſam bheil Fuil Chrioſd, ann ſin fos is eigin Corp Chrioſd bhith : ach ata Corp iomlan Chrioſd fo ghne an arain amhain anns an t' Sacramaid, mar ata ſe fein ag deimhnuchadh gu bheil e ag radh, 'Se ſo mo Chorp ſa. Uime ſin aris, co ſam bith a ghabhas an Communachadh fo 'n aon ghne no ſeorſa an arain amhain, ata ſe gabhail Corp Chrioſd maille r' a anam agus a Dhiadhachd ſa, Crioſd go iomlan; oir cia b' e aite ſam bheil Corp Chrioſd, ann ſin ata Fuil Chrioſd : agus uime ſin, is leoir an Communachadh fo 'n aon ghne 'mhain.

*C.* Creud an ceathro argumaid a 'ta agad airſon laghalachd Communachaidh fo 'n aon ghne ?

*F.* Thoir an aire dha : an ni ſin nach bheil air aithneadh ann a focal ſgriobhta no neoſgriobhta Dhea ; cho 'n aithne idir a 'ta h ann. Ach cho 'n bheil Communachadh nan Neochleirach ann a focal ſgriobhta no neoſgriobhta Dhea air aithneadh. Uime ſin, cho 'n aithne dhiadhaidh idir ata h ann Communachadh nan Neochleirach fo 'n

da ghne, agus far nach bheil aithne cho 'n bheil brifeadh aithne ann fin: agus le fin, ata e laghail dhoibh fin an Communachadh a ghabhail fo 'n aon ghne 'mhain, no da ghne, mar dh orduichas an Eaglais. Agus cuimhnich gu bheil an Eaglais air a charraig, agus nach toir geatan Ifrionn buaidh uirre go brath: agus gu bheil Criofd marri gu deireadh an t' faoghail, agus fos gu bheil an Spiorad Naomh 'g a teagafgadh, agus 'g a treoruchadh ionnfuidh gach uile firinn, agus gu 'm fan e marri go brath; agus nach urradh i mearachd a theagafgadh am feafd reir geallai' tric Chriofd.

*C.* Ach nach duairt Criofd,—' Mar ith fibh ' Feoil Mic an Duine agus mar oil fibh a Fhuil fe, ni ' bheil beatha agaibh annibh.' N. Eoin. vi. 53. Uime fin, ata 'n Communachadh fo 'n da fheorfa feimail?

*F.* Dh aithne Criofd amhain ann fin, leis na briathran fin, gabhail a Chuirp fa agus Fhola fa: ach ata Corp agus Fuil Chriofd air an glacadh go firineach fo 'n aon ghne, agus ata e fo 'n da ghne 'n uair ata Criofd go iomlan fo gach aon ghne fa leath: agus uime fin ata 'n aithne go iomlan air a coilionadh tre gabhail an t' Sacramaid fo 'n aon ghne 'mhain: oir co fam bith a ghabhas Corp Chriofd, ata fe fos go ro chinnteach ag gabhail a Fhuil fe anns an uair cheudhna. Air do na Chorp fin a 'ta fe gabhail bhith beo, cho 'n urradh e bhith gan an Fhuil agus cho 'n bheil Criofd re ghabhail tre chrimaga, an ti ghabhas e tha fe 'g a ghabhail go iomlan.

*C.* Ach nach duairt Criofd—' Olibh uile dheth, ' uime fin tha 'n Communachadh fo 'n da ghne feimail.' N. Matth. xxvi.?

*F.* Bha fo 'mhain air a radh ris na h Apftail a bha lathair ann fin amhain marri Criofd aig an t' Suipair. ' Olibh uile dheth, agus dh oil iad uile dheth.'

N. Marc. xiv. Tha thu faicin o ſo an t' ordugh a thug Crioſd anns an am ſin, air a choilionadh leis na Apſtail: 'Agus dh oil iad dheth.' Agus le ſin ni bheil na briathran ſin ag buintin ris nan Neochleiraich, ach ris na h Apſtail agus na Sagartan.

*C.* Ach nach duairt fos Crioſd agus an t' Apſtal Pol mar an ceudhna,—'Deanibh ſo ann a cuimh-'nachan ormſa.' N. Luc. xxii. Le ſin bu choir an Communachadh thoirt fo 'n da ghne?

*F.* Leis na briathran ſin, rinn Crioſd na h Apſtail nan Sagartan, agus thug e dhoibhſin lan cumhachd choiſreagadh a Chorp agus a Fhuil ſe, mar rinn e fein ann ſin nan lathairachd ſa; ni nach urradh buintin bhith aige ris na Neochleiraich, mar aill leat gach duine agus bean bhith nan Sagartan, agus ann ſin bithidh na 's leoir Shagartan againe. Oſbar thoir an aire gu bheil na briathran ſin aige N. Lucais air ball ann deidh coiſreagadh an arain, agus cho 'n bheil iad idir ann deidh coiſreagadh an fhion; agus ma 'ta ſpionnadh idir annta thuilleadh, a 'ta e go laidir airſon Communachadh fo 'n aon ghne agus cho 'n ann airſon an da ghne.

*C.* Tre diulteadh an Chupan do 'n t' ſluagh ata thu toirt uathaſan Fuil Chrioſd?

*F.* Cho 'n bheil, oir ata Corp agus Fuil Chrioſd go iomlan fo gach gne; cho 'n fheud a Chorp agus a Fhuil ſe anois bhith air an raineadh no air an dealachadh ni 's mo o cheile; oir ata Crioſd anois dobhaſmhor, dofhulangte, cho bhaſich agus cho 'n fhuling e ni 's mo.

*C.* Ach nach d' orduich Crioſd an da ghne, agus nach e dhol ann aghai 'n orduigh ann ſin, an Sacramaid ghabhail fo 'n aon ghne?

*F.* Freagairam air tus; nach do ſhaoil an t' ſean Eaglais an Communachadh fo 'n aon ghne bhith

ann aghai orduchaidh Chriosd, ge gu 'n tug i go tric e seachadh fo 'n aon ghne, agus ni faicam reasun sa bith carson sheallamid oirne fein na 's glioc na bha 'n ceud Eaglais.

Freagairam san dara aite; gur mor an t' eiderdhealachadh ata eadar orduchadh an da ghne, agus ceangal gach uile chum an da ghne ghlacadh. Dh orduich Dia am posadh, ach cho 'n bheil gach uile ceangailte phosadh. Dh orduich Criosd an t' Sagartachd agus an t' Easbuigachd, ach cho 'n bheil gach uile neach ceangailte bhith nan Easbuigean agus nan Sagartan. Uime sin, mar feuchar aithne dhireach a 'ta ceangaladh gach neach, gan aon as dhiubh, an Sacramaid so ghabhail fo 'n da ghne; ni bheil an t' orduchadh na h aonar ag tabhairt asteach a leithaid air bith cocheangal coitchionta. Nois ata e ro iongantach ma bha leithaid sin dh aithne dhireach ann, nach b' aithne do 'n cheud Eaglais i; na ma bha fios aice air an aithne sin, gu 'n deanadh i t' atharrachadh le Communachadh thoirt fo 'n aon ghne mar a rinn i go ro thric.

*C.* Ach carson uime sin, dh orduich Criosd an da ghne, mar b' ann gu thoirt fo 'n da ghne?

*F.* Freagairam, do bhri, nach Sacramaid amhain an Eucharisd air orduchadh airson biadh arn anama; ach fos Iobart, an ni 'se aon do phairtean is ro h airde san chreideamh; agus air an abhar so dh orduich e an Eucharisd bheannuichte fo 'n da ghne, chum tre dealachadh diamhirach a Chuirp agus a Fhola sa air an Altair, air a chialluchadh le fuirm dhealaichte a choisreagaidh; gu bithadh an dealachadh firineach sa o cheile air a Chrois na 's iomlaine air an taisbeaneadh, agus le so bhith maraon mar chuimhnachan beothail air a bhas a dfhuling se aon uair, agus mar ofral bith bhuan ro luach-mhor air arson sa.

*C.* An robh Communachadh fo 'n aon ghne gnathaichte ann a ceud linnin na Eaglais ?

*F.* Chuala thu cheana gu 'n tug Criofd fein agus na h Apſtail air uaira ſeachadh an Communachadh fo 'n aon ghne ; feuchidh mi nois dhiut, gu bu gnathachd an Communachadh fo 'n aon ghne, anns na ceud linnin air ball ann deidh nan Apſtail, ionas agus gu faic thu go ſoilleir, gu bheil an Communachadh fo 'n aon ghne no ſeorſa, go ſhean ris a a Chriofdachd fein.

An dara linn ata N. Dioniſius ag deimhnuchadh Communachadh na clainne fo 'n aon ghne 'mhain. L. Eccleſ. Hierarch. c. ult. prope finem.

San treas linn ata Tertullian ag innſeadh dhuinne Gu 'm b' e nos ann ſin an Euchariſd a ghiulanadh dathigh gu 'n tighean fein airſon Communachadh uaigneach (L. ad uxorem) ni nach b' urradh a dheanamh ach fo fhoirm an arain amhain, do bhri, nach robh e ceadaichte Caliſa no Cupain bhith ann a tighean na Neochleirach. N. Athanaſius Apol. 2. cont. Arianos.

Anns an linn cheudhna tha N. Ciprian ag deimhnuchadh gu robh an Communachadh air a thoirt do naoidheanan, agus do 'n t' ſluagh thinn fo 'n aon ghne 'mhain. Serm. de Lapſis, num. 10.

Anns a cheathro linn ata N. Ambros fos ag deimhnuchadh, gu 'n choimheadh iad an Euchariſd ann deidh coiſreagadh, agus gu 'n robh a bhraithair fein Satirus ann a long-bhriſeadh go miorbhuilleach air a thearuineadh o na h uiſgichan, air dha 'n Euchariſd bhith aige ceangailte ma mhuinnal ſa ann an ſtoil. Orat. de obitu Satyri.

Anns an chuigo linn ata N. Auguſtin ag teagaſgadh an nos Communachaidh fo 'n aon ghne 'mhain airſon naoidheana. L. adverſus Iulium. Pelag.

c. iv. prope finem. Tom. ii. Epiſt. 106. poſt medium.

Anns an linn ſo fein bu rud coidheis bha 'nn do na Neochleiraich an Communachadh a ghabhail an dara cuid fo 'n aon ghne no fo 'n da ghne; ach air da na Manicheanaich am follachadh fein am meaſg nan Caitholaich tre Communachadh fo fhoirm no riochd an arain amhain, ni feudadh iad bhith air an eiderdhealachadh o na Caitholaich. Gus an tug an an ceud Papa Leo ordugh airid amach ag aithneadh do na Neochleiraich uile an Sacramaid a ghabhail aon uair anns am bhlianadh fo 'n da ghne, agus ſin aig Communachadh folluis na Caiſg. An Drong a chreid nach robh Fuil fhirineach aige Crioſd agus gu 'm b' e 'm fion domblas no bearran an Diabhail, agus air an abhar ſin ni gabhadh iad an Cupan: Uime ſin trid orduchadh communachaidh fo 'n da ghne, fhuair am Papa Leo mach iad, agus dhruid e mach iad as communn na Eaglais Chaitholaich. Faic Leo Serm. iv. de Quadrageſ. et Baronius. Annal. Anno 490. num. 21, 22.

Tha thu faicin cia laghail uime ſin ata Communachadh fo 'n aon ghne air dha bhith air ghnathachadh le Crioſd, leis na Apſtail agus leis na ceud chreidmhaich. Ach cuimhnich anns an am cheudhna, ge gur ponc creideimh gu bheil Corp agus Fuil Chrioſd go iomlan araon fo ghne 'n arain amhain agus fo ghne 'n fhion amhain, cheart go maith agus go iomlan agus fo 'n da ghne no ſeorſa: ach is riaghailt Eaglais amhain ata h an Commmunachadh a thoirt ſeachadh fo 'n aon ghne, no da ghne mar chi 'n Eaglais ſin feimail agus iomchuidh.

*C.* Creud an onoir ata dligheach do Chorp agus do Fhuil Chrioſd anns an t' Sacramaid bheannuichte?

*F.* Ard-onoir agus aoradh diadhai' dligheach dha; do bhri gu bheil Pearſa dhiadhaidh Ioſu Chrioſd Mic an Dea bheo go firineach fior anns an t' Sacramaid. An ti ſin, mar is Dia go firineach e fein, bu choir dha bhith air aoradh leine caite ſam bith anns am bheil e.

*C.* Creud nan gleuſa no ſuidhachaidh ata air iarreadh anns an ti, a 'ta gabhail an Euchariſd ro bheannuichte?

*F.* Gu 'n d' aidaich e toiſach a pheaccaidh ſa, agus a bhith ann a ſdaid grais, maille re run laidir gan pheaccachadh ni 's mo tre comhnadh grais Dea.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh ſin?

*F.* O'n ſgrioptuir, far am bheil N. Pol ag radh, —' Ach ceaſnuichadh duine e fein, agus mar ſin ' itheadh e do 'n aran ſo, agus oladh e do na Chup- ' an ſo: oir ge b' e neach dh ithas no dh olas go ' neo-iomchuidh ata e 'g itheadh agus ag oladh ' damnadh dha fein, do bhri nach bheil e deanamh ' aithneadh air Corp an Tigharna.' 1. Cor. xi. 28, 29.

*C.* Creud iad toraidh na h Euchariſd?

*F.* Ata i lionadh an anam le gras diadhaidh agus ag altramadh an anam no 'g a bhiadheadh ann am beatha ſpioradalta,—' Oir an ti dh ithas an t' aran ' ſo, bithidh e beo go brath.' N Eoin. vi. 59.

*C.* Creud nan ſocharan eile tha againe leis an Euchariſd bheannuichte?

*F.* Is cuimhnachan gluaiſdach, neartor agus mothuchail i air Feoil-ghabhail, Breith, Fulangas, Bas, Aiſeirigh, agus air Deas-ghabhail Chrioſd.

## IOBART NAOMH, NA H AIFRIONN, AIR A MINUCHADH.

*C.* CIOD ata thu tuigſin leis an Aifrionn?

*F.* Is i 'n Aifrionn fuirm urnuidh an Eaglais Chaitholaich, agus ata i coiſeaſamh ann a coiſreagadh arain agus fion gu Corp agus Fuil Chrioſd ar Tigharna ſa, agus ann ofraladh ſuas an Chuirp agus an Fhola cheudhna do Dhia tre miniſdralachadh an t' Sagairt, mar chuimhnachan bith bhuan do Iobairt Chrioſd air a Chrois air ar ſon ſa, agus mar mhairtheanachadh do ni cheudhna gu deireadh an 't ſaoghail.

*C.* An Iobart cheart an Aifrionn?

*F.* Seadh go deimhin.

*C.* Ciod ata thu cialluchadh le Iobart?

*F.* Tuigam gu bheil Iobart go ceart air a gairmadh, ofral no tairgſin ni eigin mothuchail do Dhia le Miniſdair laghail dh aidmhuchadh tre milleadh no caochladh anns an ni do dh ofraladh ſuas; morchumhachd agus ard-thigharnas Dhea, agus a thoirt dhoſan an onoir agus an t' aoradh ſin dligheach do h ard-mhoramhlachd ſo.

*C.* Cionnas ann ſin is Iobart an Aifrionn?

*F.* Do bhri, gur ofral i no tairgſin do Chorp agus do Fhuil Ioſa Chrioſd air ofraladh ſuas ſo fhuirm mothuchail arain agus fion do Dhia tre miniſdralachd Sagartan na h Eaglais go laghail coiſreaghte agus orduichte le Crioſd: agus ata t' ofral ſo dol ann compailt no marri fior atharrachadh briogh iomlain an arain agus an fhion trid an coiſreagadh ſa, gu Corp agus Fuil Chrioſd, agus taiſbeanadh ſirineach Chrioſd arn Iobart ſa, roimh ſo air iobradh air a Chrois, agus ann ſo go diamhirach ag

basachadh ann a coisreagadh dealaichte sa leath an arain agus an fhion gu Chorp agus a Fhuil fein: agus ata t' ofral so deanta do Dhia, a dh aidmhaladh a h ard-chumhachd thigharnail sa; fos dhioladh dhosan arn onoira, arn aoraidh agus arn urrama sa, agus airson nan uile chriocha sa 'n bheil Iobart air ofraladh suas do mhoramhlachd dhiadhai' sa.

*C.* Creud na criocha sa robh Iobart o shean air a h ofraladh, agus ata i do ghna gu bhith air a h ofraladh suas do 'n Dia bheo?

*F.* Airson nan ceithair chriocha so.—i. Airson mor onoir agus gloir Dhea fein trid aideachadh àrd-uchdaranachd rioghoil sa agus tre dioladh dhosan arn urramasa.—ii. Thoirt buidheachas dhasan airson a h uile shocharan agus a bheannachaidh sa dhuinne.—iii. Ghuidheadh maitheanas airson ar peaccaidh ne.—iv. Fhaotin gras agus gach sochar agus beannachaidh eile o mhordachd dhiadhai' sa.

*C.* An robh seirbhaisaich Dhea do ghna o thus an t' saoghail ag gnathachadh eisan onorachadh le 'n Iobartan sa?

*F.* Bha siad go deimhin, mar fhiadhnuis Iobart Abeil, Gen. iv. Iobart Noai, Gen. viii. Iobart Mhelchisedec, Gen. xiv. Iobart Iob, i. 42. Iobartan Abrahaim, Gen. xv. agus iomad Iobartan laigh Mhaois.

*C.* An robh na h Iobartan sin taitneach ann lathair an Dea bheo?

*F.* Bha siad go deimhin, go tric agus bha siad ag dol marri Iobart asteach a chriodhe, agus ann a sealladh Iobart Chriosd re teachd: oir b' e Fhuilse 'mhain bha comasach ar reituchàdh ri Dia.

*C.* Carson ata na h Iobarta sin uile nois air an cuir air chul?

*F.* Do bhri nach robh annta san, ach sioghairan Iobairt Chriosd re teachd: agus uime sin, bha siad gu aite thoirt da h Iobart sa, mar fhioghaira do'n fhirinn.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh nach robh cumhachd no feart aige na ſean Iobarta ſin dhiubh fein; agus gu robh iad gu ſlighe dheanamh airſon Iobart eile eadhon Iobart Chrioſd?

*F.* Ata ſo leoir ſhoilleir o h iomad earrunn do na ſgrioptuir: aig an uair ſo bheiram amhain aon aſteach dhiubh; eadhon nan earrunn ſo labharadh ann a Pearſa Chrioſd ris an Athair.—' Iobart agus ofral ' cho d' iarr thu, ach dfhoiſgail thu cluaſa dhamh.' No mar ata N. Pol 'g a cuir ſios, ' Uime ſin, ag ' teachd dha do 'n t' ſaoghal a deirſe, Iobart agus ' ofral ni b aill leat; ach dh ulluich thu Corp ' dhamh ſa. Ann a Iobarta loſgaidh agus ann an ' Iobartan airſon peaccaidh ni 'n robh tlachd agad. ' Ann ſin a dubhairt miſe; feuch, ata mi teachd ' chum do thoilſe dheanamh, o Dhia!' Pſalm. xxxix. (alias) 4. Eabh. x. 5, 6, 7.

*C.* Creud i ann ſin Iobart nan Crioſduidhean ſo nua' lagh?

*F.* Cho 'n bheil Iobart air bhith eile againe, ach Iobart Chrioſd a thug e fein ſuas aon uair air a chrann cheuſaidh, agus a 'ta ſe go laithail ag ofraladh ſuas air an Altair anns an Euchariſd tre miniſdralachadh a Shagarta fein.

*C.* An ionnann Iobart na Crois agus Iobart na h Euchariſd, no da Iobart eiderdhealaichte iadſan?

*F.* Is i 'n aon Iobart cheudhna h ann, eadhon Ioſa Crioſd: agus is e 'n Sagart no priomh ofralair ceudhna 'ta h ann Ioſa Crioſd. B' eiſan an ti dh ofrail e fein ſuas air a Chrois no crann ceuſaidh, is eiſan fos an ti tha 'g a h ofraladh fein ſuas anois air an Altair. Ata dealachadh amhain ann achd no modh an ofralaidh; do bhri, ann Iobart na Crois bhaſaich Crioſd go deimhin, agus uime ſin, b' Iobart fhuileach bha 'nn ſin. Ach ann Iobart na h Altair

ata e 'mhain ag basachadh go diamhirach, agus uime sin, is Iobart neo-fhuileach so. Deiram gu bheil Criosd ag basachadh go diamhirach, ann a mead agus gu bheil a bhas sa air a thaisbeaneadh ann a coisreagadh fa leath an arain agus an fhion, ag nochdadh dorteadh a Fhola naomh sa o Chorpsa aig am a bhais sa.

*C.* Carson a deir thu gur e Iosa Criosd an Sagart ata 'g ofraladh suas Iobart na h Altair, an uair ata Sagart eile do ghna ann sin ag coilionadh an oiffig so ?

*F.* Do bhri, gu bheil an Sagart a 'ta coilionadh an oiffig anns an Aifrionn, ata e deanamh sin mar fhear ionaidh Chriosd, agus ann a Pearsa Chriosd: agus uime sin, an uair ata e h ag teachd ionnsuidh coisreagadh nan elemaidean, anns am bheil an Iobart so go brioghol ag coiseasamh; labhridh e, ni 'n ann, ann a h ainm fein, ach ann an ainm agus Pearsa Chriosd, ag radh; Se so mo Chorpsa; Is e so Calis (no Cupan) ann m' Fhuilse, &c. Ionas gur e Criosd fein an t' ard agus am priomh Shagart, ata Sagart foilluisach amhain ag deanamh Aifrionn trid udharas Chriosd, ann ainm agus ann am Pearsa Chriosd.

*C.* Ach creud am feim no eigin bha 'nn airson Iobart na h Altair o 'n bha sinn go iomlan air ar saoreadh trid Iobārt an chrainn cheusaidh ?

*F.* 1. Chum gu 'm bithadh again' ann Iobart na h Altair cuimhnachan seasmhach bais Chriosd.—ii. Chum gu 'm bithadh toraidh a bhais sa air a chochuir r' ar 'n anama sa go laithail trid Iobart na h Altair.—iii. Chum gu 'm bithadh Iobart o 'n leath amuigh aig' a chlainne sa gu deireadh an t' saoghail, anns am feudadh iad iad fein cheangaladh ri cheile ann aoradh iomollach na creideimh, mar rinn do ghna seirbhaisaich Dhea o thoisach an t' saoghail.—

iv. Chum gu ceangaladh iad iad fein ann agus leis an Iobart ſo go laithail r' an ard Shagart ſa agus an Iobart ſa Ioſa Crioſd : agus fhreagaradh go laithail ri ceithair chriocha na h Iobairt.

*C.* Creud na dearbhaidh a 'ta agad dfheuchuin gur Iobart cheart an Aifrionn ?

*F.* Na dearbhaidh ſo o 'n ſgrioptuir far am bheil Crioſd ag radh, air tus,—' Oir is i ſo m' Fhuil ſe na ' Tiomnai' nuaidh a 'ta doirte airſon moran chum ' maitheanas peaccaidh. An dara aite ; Is i ſo m' ' Fhuil ſe na Tiomnai' nuaidh a 'ta doirte airſon ' moran.' An treas aite,—' Se ſo mo Chorpſa a ' 'ta air a thoirt air ſon ſa,—Is e 'n Cupan ſo an ' Tiomna' nuadh ann m' Fhuilſe a dhoirteadh air ' bhar ſon ſa.' N. Matth. xxvi. 28. N. Marc. xiv. 25. N. Luc. xxii. 19, 20.

Ata ſo na 's ro ſhoilleir anns an greugais ; ' An ' Cupan a 'ta air a dhorteadh air bhar ſon ſa.' Nois ma bha ni ſin a bha anns an am ſin anns a Chupan air a dhorteadh air ar ſon ſa, is ro ſhoilleir an coileanailt e gu 'm b' e fior Fhuil fhirineach ar Slanuighoir beannuichte ſa bha ſin anns a Chupan ; do bhri, nach Fuil air bith eile, ach fior Fhuil fhirineach Chrioſd chuaidh a dhorteadh air ar ſon ſa. Aris, gu 'n robh an Euchariſd naomh no Corp agus Fuil Chrioſd air a h ofraladh ſuas le 'r Slanuighoir mar reite agus diol airſon peaccaidh, agus ann a lorg ſin, is ofral no Iobart cheart agus firineach an Euchariſd, go maith agus is Sacramaid i : mar bha, t' Uan Caiſg o ſhean araon na Iobart agus na Shacramaid.

*C.* Creud an dara dearbhadh a 'ta agad airſon Iobart na h Aifrionn ?

*F.* ' Do mhionnaich an Tigharna agus ni gabh ' e aithreachas, gur Sagart thu am feaſd do reir or- ' duigh Mhelchiſedec.' Salm. cx. 4. Do reir N. Phoil

chum nan Eabhraich c. iv. 20. agus c. vii. 11. bha ſo air a radh m' ar Slanuighoir Crioſd. ' An ti, (mar deir an t' Apſtal ceudhna) bha air a ghair-' madh le Dia na h ard Shagart do reir orduigh ' Mhelchiſedec, agus ni 'n ann do reir orduigh ' Aaroin.' Nois b' ofral arain agus fhion bha 'nn Iobart Mhelchiſedec, do reir leabhar na Gienealachd, mar mhinuich na ſean Athreacha uile e. ' A-' gus thug Melchiſedec Riogh Saleim amach aran ' agus fion, agus b' eiſan Sagart an Dea ro h ' arde.' Gen. xiv. 18. Uime ſin, is eigin an dara cuid aideachadh gu 'n tug ar Slanuighoir Iobart cheart agus fhirineach ſuas aig a Shuipair dheirionach ſa fo fhuirm arain agus fion, neo radh, nach d' iobair Crioſd riamh idir do reir orduigh Mhelchiſedec ; agus uime ſin, mar d' rinn e ſin, cionnas le ſin, is Sagart Crioſd go brath do reir orduigh Mhelchiſedec ? Nois o 'n ata h orduigha dealaichte nan Sagarta go airid air an eiderdhealachadh trid an Iobarta ſan, an ni 'ſe priomh ghairm an t' Sagairt. Ach ma dh iobair e no ma thug Crioſd Iobart aig an t' Suipair dheirionach fo fhuirm arain agus fion, thug e fos dha Apſtail ſa araon aithne agus cumhachd an ni ceudhna dheanamh a rinn e fein, an cumhachd ata mairtheadh anns an Eaglais do ghna, agus mairthidh e h innte gu deireadh an t' ſaoghail. Uime ſin ata n' Euchariſd do ghna re bhith air a h ofraladh anns an Eaglais, mar Iobart fhior agus cheart tre lamhan nam muintir ſin a 'ta nan Sagartan innte, trid an lamhſan tha Crioſd fein go priomhach 'g a h ofraladh fein ſuas ; agus mar ſo, go brath is Sagart e do reir deagh orduigh Mhelchiſedec.

*C.* Creud an dearbhadh eile 'ta agad o 'n ſgrioptuir gur Iobart an Aifrionn ?

*F.* Tha dearbhadh ſo agam far am bheil an ſgrioptuir ag labradh thaobh Iobart nan crioſduidhean ann deidh teachd Chrioſd,—' Oir o eirigh ' greine gu dol ſios an cheudhna, bithidh m' ainm ' ſe mor am meaſg nan Geintilaich, agus ofralar ' tuis do m' ainmſa anns gach uile aite, agus ofral ' fhior-ghlan.' Malach. i. 11.

Anns an rann roimh ſo tha 'm Faidh ag innſeadh dhuinne roimh laimh, gu 'n robh Sagartachd agus Iobartan an t' ſean laigh gu ſguireadh ann deidh teachd Chrioſd ionnſuidh an t' ſaoghail; agus gu robh Iobart eile no ofral fior-ghlan gu 'm foileaneadh ſa, agus gu bhith air ofraladh ſuas leis na Geintilaich iompoichte chum na creideamh anns gach uile aite do Dhia fhior Iſraeil. Nois cho 'n fheud e bhith gu 'm b' e t' ofral ſo, a 'ta air a luaidheadh le Malachi, Iobart Chrioſd air a Chrois; do bhri nach robh an Iobart ſin air a h ofraladh, ach aon uair agus ann aon aite 'mhain, ann aite gu robh an Iobart ſo, air am bheil ann Faidh ag labhradh, gu bhith air a h ofraladh anns gach uile aite o eirigh greine, gu dol ſios an cheudhna; ni mo tha e gu bhith air a thuigſin thaobh Iobairt ſpioradalta molaidh, buidheachais, urnuidh, no crabhaichd; do bhri, gu bheil an gne Iobairt ſo araon cumanta do na Iudhaich agus na Geintilaich, agus fos bha riamh an gne Iobairt ſo air a h ofraladh do Dhia le luchd fioraoraidh Dhea o thoiſach an t' ſaoghail: ann aite, gu bheil am Faidh ag labhairt ann ſo ma thiomchioll ofral fhior-ghlan an Tiomnai' nuaidh a bha gu foileaneadh ann aite Iobartan an t' ſean Tiomnai' a bha gu ſguireadh aig am teachd Chrioſd. Agus bha 'nn Iobart ſo gu bhith air a h ofraladh do Dhia leis na Geintilaich air an iompochadh: cho 'n fheud e bhith gur Iobart air bith eile h ann, ach an Iobart

eucharisdeach a 'ta air ofraladh suas do Dhia go laithail anns gach uile tir agus duthich amach feadh an t' saoghal: eadhon gu deireadh an t' saoghail.

*C.* Creud an reasun cil' ata agad mar dhearbhadh airson Iobart na h Aifrionn?

*F.* An dearbhadh so, gu bheil sinn' air ar teagasgadh araon le focal agus Eaglais Dhea, gu bheil an t' aran agus am fion ann a coisreagadh na naoimh Eucharisd air an atharrachadh go susbuineach no brioghol gu Corp agus Fuil Chriosd; agus ann a lorg sin, ata Corp agus Fuil Chriosd, ann, agus trid an coisreagadh sa anns an Aifrionn, air am foillsuichadh agus air an taisbeanadh do Dhia. Uime sin is Iobart cheart agus iomchuidh an Aifrionn, agus ann Iobart cheudhna sin a thug Criosd suas air a chrann cheusaidh.

*C.* Am bheil dearbhadh eile idir agad o'n sgrioptuir airson Iobart na h Aifrionn?

*F.* Tha go deimhin far am bheil N. Pol ag radh agus ag innseadh dhuinne go ro shoilleir, gu bheil Altair againe fuidh nuadh lagh agus an a lorg sin, Iobart, oir far am bheil Altair ann sin ata Iobart mar an ceudhna,—' Tha Altair againe dheth nach ' bheil coir acasan itheadh ata deanamh seirbhais do ' 'n tabernacal,' (eadhon na h Iudhaich a mhair ann a seirbhais an t' sean laigh.) Aris ata Iobart na h Aifrionn air luaidheadh ann a Gniomhara nan Apstal,—' Agus air dhoibh bhith ag iobradh ('se 'm ' focal iobradh ata san ghreugais) agus ag trosgadh ' a dubhairt an Spiorad Naomh cuiribhse air leath ' dhamh sa Barnabas agus Saul chum na h oibre ' gus an do ghairm mi iad.' Eabh. xiii. 10. Gniomh. xiii. 2. Far am bheil am focal Iobart a dh eidertheangaich sinne gu Gaelic, air a ghnathachadh leis na Greugaich gus an la diugh a labhradh amach na h Aifrionn.

*C.* Am bheil coduchadh air bith eile agad ?

*F.* Tha ſin agam go deimhin oſbar air na h argumaidean ſin araon o'n ſgrioptuir agus reaſun. Eadhon beuloideas no toirbheartas bithean no buan na h Eaglais o h aimſir 'nan Apſtal gus an la diugh ; mar fhiadhnuis ſean fhuirm urnuidhean gach Eaglais agus tir, Laidinaich, Greugaich, Gothaich, Sirianaich, Armenianaich, Eigiphtaich, Ethiopianaich, Indianaich. Mar fhiadhnuis teaſdeaſa lionor nan Comhairlean agus nan Athreacha naomh anns gach linn. Mar fhiadhnuis nos tric ainman Altair, Iobairt, Ofrail, Sagairt anns gach uile linn do na Chrioſdachd. Mar fhiadhnuis aontuchadh nan Crioſduidhean do gach ainm agus barraid roimh am Lutheir ag ofraladh ſuas do Dhia an Eucharifd mar fhior Iobart. Cuis ghniomh a' ta go ſoilleir, agus nach urradh a gairmadh ann a teagaimh no h amharas.

*C.* Creud a b' i creideamh nan ceud linnin do na chrioſdachd thaobh Iobart na h Eucharifd ?

*F.* Anns an cheud linn ata N. Andrea an t' Apſtal ag radh,—' Ata mi 'g iobradh do Dhia uile-' chumhachdach go laithail Uan gan ſmal ; an ti 'n ' uair ata ſe go firineach air iobradh, agus a Fheoil ' ſa go firineach air itheadh, ata ſe mairtheadh iom-' lan agus beo.' Ann Leabhar fulangais N. Andrea air a ſgrioblıadh le a Dheiſciobal fein. Ann Surias.

San linn cheudhna deirſe N. Ignatius ſgoilair N. Pheadair,—' Cho 'n bheil iadſan (na Saturnian Eir-' eacaich) ag luighaſachadh breith-bhuidheachaſan ' agus Iobarta no h ofrala ; do bhri nach bheil iad ' ag ceadeachadh gur i 'n Eucharifd Feoil ar Slan-' muighoirfa ti dfhuling air arſon ſa.' In Epiſt. ad Simonium citat. apud Theodoret. Dial. iii.

*C.* Creud a b' i creideamh an dara linn thaobh Iobart na h Eucharifd ?

*F.* Anns an dara linn deir N. Ireneus,—' Cionnas ' dfheudas iad bhith cinnteach gu 'n d rinneadh an ' t' aran Corp ar Tigharna, mar aidich iadfan gur ' eifan Mac Cruthaichoir an t' faoghail.' L. iv. 57.

*C.* Creud a b' i creideamh an treas linn ?

*F.* Anns an treas linn deir Origenes,—' Tha ' fibh creidfin fibh fein bhith ro chiontach agus fin ' go toillteanach, ma 'fe gu caillar pairt air bith ' do 'n abhlainn choifreaghte trid bhar dearmad fa.' Homil. xiii. in Exod.

*C.* Creud a b' i creideamh an cheathro linn thaobh Iobart na h Eucharifd ?

*F.* Anns an cheathro linn deirfe N. Epiphanius,— ' Ni 'm faidh thu go brath ar Tigharna na h Ap- ' ftail fa no na h Athreachan ag radh, gur iomhaigh ' an Iobart neofhuileach a 'ta air ofraladh leis na ' Sagartan; ach gur e Corp agus Fuil fhirineach ' Chriofd ann.' In difputat. cum. S. Greg. in 7. Sinod. general. actio. vi. tom. 3.

San linn cheudhna deirfe N. Crifoftom,—' Dh aor ' na daoine glioc eifan anns a mhaifair ni 'm bheil ' thufa 'g a fhaicin anns a mhaifair: ach air an ' Altair . . . agus an Spiorad go pailte air a dhor- ' teadh amach air an Iobart ann fin foillfuichte.' In 1. ad Cor. Agus ann aite eile deirfe,—' Am bheil ' ioma Criofd ann, thaobh agus gu bheil e air of- ' raladh ann an iomad aite ? Nior bheil; oir mar ' is aon Corp eifan a 'ta air ofraladh ann an iomad ' aite, agus cho 'n ioma Corp, is amhuil fin is aon ' an Iobart. Homil. xvii. in Epift. ad Heb.

Anns an linn fo fos deirfe N. Ambros,—' An ' uair ata finn' ag iobradh ata Criofd fein a lathair. ' Giodh nach bheil Criofd anois air a fhaicin

'dh ofraladh, giodheadh ata e fein air ofraladh air 'an talamh an uair ata Corp Chriosd air ofraladh, 'seadh, ata e fein soilleir ag ofraladh annine, oir is 'e bhriathran fein ata naomhachadh an Iobart a 'ta 'air ofraladh.' In Psalm. xxxviii.

*C.* Creud a b' i creideamh an chuig o linn thaobh Iobart Cuirp Chriosd san Aifrionn?

*F.* Anns a chuigo linn deirse N. Augustin,—' An 'trath ata sinn' ag faicin anois an Iobart so, air a 'ofraladh do Dhia anns gach uile h aite tre sagart-'achd Chriosd, do reir orduigh Mhelchisedec, a-'gus an Iobart Iudhach air sgiureadh; carson ata 'siad fos an duil Criosd eile?' Tom. v. de Civitat. Dei. C. xxxv. Agus aris, ata e 'g innseadh dhuinne, —' Gu 'n d' iarr a Mhathair fein Monica air leab-'aidh a bais, gu 'n deanadh cuimhnachan uirre 'aig an Altair, far am b' aithne dhith an Iobart 'Naomh a bhith air a friothealadh, leis an robh an 'lamh sgriobhaidh 'n arn aghai se air a dubheadh 'amach.' L. ix. Confess. iii.

*C.* Am bheil Comhairle choitchionta sa bith agad mar thuilleadh dearbhaidh air so?

*F.* Ata Comhairle Nicein agun a shocruich an fhirinn so 'g radh,—' Tuigamid gu bheil Uan Dea 'a 'ta tabhairt air falbh peaccaidh an t' saoghail air 'a shuidhachadh air an Altair naomh chum bhith 'air a h iobradh go neofhuileach leis na Sagarta,' L. 3. Decret. de Divina Mensa, ann a blianadh ar Tigharna sa, 315. Dhaingnaich mor Comhairle na Treint an ni ceudhna. O so tha thu faicin gu bheil Iobart na h Eucharisd, no na h Aifrionn go shean ris an chriosdachd fein, is e sin re radh, gu 'n d' orduich Criosd i, gu 'n d' ofrail na Apstail i, agus gu 'n d' ofrail an Eaglais i anns gach uile linn o h am Chriosd gus an diugh.

*C.* Ach nach bheil an t' Apſtal ag radh,—' Gu ' 'n d' rinn Crioſd le aon Iobart,' (eadhon Iobart no Crois): ' choidhche foirfe iadſan ata air naomhach- ' adh.' Ciod an t' aite uime ſin is urradh a bhith ann airſon Iobart na h Aifrionn. Eabh. x. 14.?

*F.* Ata e ro fhior an ni a deir an t' Apſtail gu 'm b' e Iobart Chrioſd air a Chrois an aon Iobart ſin leis am bheil ſinne choidhche air ar deanamh foirfe no h iomlan; do bhri, gu 'm b' ann leis an aon Iobart ſin ſhaoreadh an ſaoghal uile: agus ata e fior fos gu bheil ſpionnadh agus efeachd uile air ſlainte ſa ſrutheadh o 'n aon Iobart ſin; giodheadh mar nach bheil an aon Iobart ſin leis an d' rinn Crioſd go brath foirfe iadſan a 'ta air an naomhachadh, ann achd ſa bith air a ciureadh trid eidear-ghuidhe Chrioſd a 'ta ſe deanamh do ghna mar Dhuine air ar ſon ſa do Athair neamhaidh ſa; ni mo tha i air a ciureadh ann aon achd air bith, ach go mor air a h onorachadh tre taiſbeanadh an ni cheudhna do Dhia ann Iobart na h Altair..

*C.* Ach nach bheil an t' Apſtal fos ag innſeadh dhuinne—' Nach bheil Crioſd 'g a h ofraladh fein ' go tric;' ciod their thu ri ſo. Eabh. ix. 25.?

*F.* Ata t' Apſtal ag labhradh ann ſo ma h ofraladh Chrioſd ann an achd fuileach air a Chrois, tre baſachadh airſon ſaorſa 'n t' ſaoghail go iomlan, an ni bha gu tachairt aon uair amhain.. Ach ge nach robh luach ar ſaorſa ſa gu bhith air a phaigheadh ach aon uair amhain: giodheadh bha toradh na ſaorſin go laithail re bhith air a cochuir r' arn anama ſa, tre meadhona ghrais ſin a dfhag Crioſd aig' Eaglais fein, is e ſin re radh, tre nan Sacramaidean agus na h Iobart.

*C.* ' Ma pheaccichas ſinne go toileach thareis ' dhuinn' eolas na firinn fhaighail ni 'm fagar tuil-

'leadh dhuinn' Iobart airson peaccaidh.' Eabh. x. 26. Uime sin cho 'n bheil idir Iobart ann, thareis air Iobart na Crois ?

*F.* Ata t' Apstal ann so 'mhain ag labhradh ma droing sin a threigeas agus a chuiras cul ris a chreideamh agus an fhior Eaglais mach as nach bheil fior Iobart air bith ri fhaotin : agus le sin cho'n bheil so 'n arn aghai sa, ach go mor air ar son sa : air faicin dhuinne go soilleir o 'n aite so, co sa bith neach thuitas o 'n creideamh agus threigeas an Eaglais, nach bheil Iobart reiteach no h ionad maitheanais peaccaidh aige re fhaotin amach as an fhior chreideamh agus Eaglais, ach innte sa 'ta sin aige gach aon neach do ni aithreachas agus feim do mheadhona na slainte.

*C.* Am bheil na creidmhaich ceangailte bhith a lathair aig' Iobairt na h Aifrionn ?

*F.* Tha siad ceangailte trid aithne na h Eaglais a bhith lathair aig Iobairt na h Aifrionn air gach uile Diadomhnuich agus la Feile no naomh.

*C.* Carson ata na creidmhaich ceangailte bhith a lathair aig Iobairt na h Aifrionn air gach uile Diadomhnuich agus la Feile ?

*F.* Chum mar ata na Diadomhnuichean agus laan Feile air an cuireadh gu taobh airson aoradh Dhea, gu freagaradh iad na criocha sin uile tre cochruinnuchadh re cheile air na laan naomh sin, chuimhnachadh bas Chriosd, agus thoirt do Dhia t' aoradh solamnach Iobairt so, tre lamhan an t' Sagairt agus an ard Shagairt Iosa Criosd. Air tus ; ann teisdeas ardfhlaitheas no h arduachdaranachd Dea, agus an t' urram tigharnail sin a 'ta dligheach da mhordachd dhiadhai sa. An dara aite ; thoirt buidheachas do Dhia airson a h uile bheannachaidh choitchionta agus airid sa. Treas aite ; ghuidheadh trocair agus

maitheanas airſon an uile pheaccaidh ſa. Ceathro aite; fhaotin gach gras feimail o thobar nan uile ghrais.

*C.* Creud an ſuidhachadh anaim anns an bu choir do ſluagh bhith an uair theid iad dh eiſdachd an Aifrionn naomh ?

*F.* Bu choir dhoibh dhol ann ſin, mar gu bithadh iad ag dol gu ſliabh Chalmhari chum bhith ann ſin a lathair aig pais agus bas an Slanuighoir ſa, o 'n is i h Aifrionn an Iobart cheudhna a dh ofraladh ann ſin. Agus bu choir do na creidmhaich uile diochall a dheanamh an anama fein a chuir anns an leithaid fhonn cheudhna h aoraidh, buidheachais, graidh agus aithreachais airſon am peaccaidh ſa, mar bhithadh aige deagh chrioſduidh aig Iobairt na Crois nam bithadh e lathair ann ſin.

*C.* Creud do bharrail dheth an droing ſin a'ta leagail dhoibh fein bhith air an giulanadh air falbh feadh am na h Aifrionn, le ſeachran antoiloil, ann aite aire thoirt do 'n Iobart mhor ſo ?

*F.* Ni 'm bheil leithaid ſin do ſluagh ag eiſdachd Aifrionn idir, is e ſin re radh, ni 'm bheil iad idir ag coilionadh aithne na h Eaglais, no ſaſachadh cocheangal an la, ach na 's tocha deanamh fanoid air Dia, 'n uair, o 'n leath amuigh ata ſiad ag gabhail orra Dia dh onorachadh agus a dh aoradh; agus an criodheacha fad uaidhe ſan.

Ata dream ſo ciontach cho 'n e 'mhain, mar an ceud droing do bhriſeadh aithne na h Eaglais, ach fos is eigin dhoibhſe freagaradh airſon an ſgannal agus am maſladh a 'ta ſiad ag toirt, trid an droch eiſamlair ſa: agus airſon bacadh luchd eile o 'n aire thoirt do 'n dleaſnaſa dligheach fein; go maith agus airſon am mionaomhachadh ſa nan diamhiran ro naomh ſin, tre leithaid giulann miochrioſdamhuil aig an am naomh ſo.

## AM PEANAS NO 'M BREITH-AITHRIGHE, AGUS AN T' AIDMHAIL, AIR AM MINUCHADH.

*C.* CIOD ata thu tuigsin le Sacramaid am Pheanais?

*F.* Orduchadh Chriosd trid am bheil nam peaccaidh, anns am bheil sinne tuitam ann deidh Baisde air am maitheadh dhuinne.

*C.* Ciod anns am bheil an t' orduchadh so coiseasamh?

*F.* Air pairt an aithreaich ata e coiseasamh ann a tri nithe, eadhon Briseadh-criodhe no dubhron, Aidmhail, agus Lan-sasachadh: agus air pairt an t' Sagairt no Mhinisdair, ann a Saoreadh no maitheanas air a labhradh amach trid orduchadh agus udharas Iosa Chriosd: ionas gur Sacramaid am Peanas leis am bheil na creidmhaich a thuit ann a peaccaidh ann deidh Baisde, air an saoreadh o 'm peaccaidh sa le Minisdair Dhea; an doibh na peaccaidh ceudhn' aideachadh maraon fior aithreachas, agus runfirineach Leoir-shasachadh a dheanamh do Dhia air an son sa, agus gan pheaccachadh ni 's mo tre gras Dea.

*C.* Cionnas dhearbhas thu gu bheil leithaid sin do chumhachd aige Sagartan Dea, ionas agus peaccaich shaoreadh o 'm peaccaidh sa?

*F.* Dearb am sin o 'n t' soisgeul far am bheil Criosd ag radh ri Buachaillean na h Eaglais, eadhon na h Easbuigean agus na Sagartan,—' Gabhibh ' se an Spiorad Naomh. Ge b' e air bith iad d' ' am maith sibh am peaccaidh sa, ata siad maithte ' dhoibh, agus co air bith iad a chumas sibh am ' peaccaidh sa gan am maitheadh, ata siad air am ' cumail.' N. Eoin. xx. 22, 23.

Agus aris,—' Go deimhin a deiram ribh ge b' e air ' bith nithe cheangalas ſibhſe air an talamh, bithidh ' ſiad ceangailte air neamh; agus ge b' e air bith ' nithe dfhuaſgalas ſibhſe air an talamh, bithidh ſiad ' fuaſgailte air neamh.' N. Matth. xviii. 18.

*C.* An robh an cumhachd ſo air a thoirt do aon air bith eile oſbar air nan Apſtail?

*F.* Bha e go cinnteach air a thoirt araon dhoibhſe agus d' an luchd leaneamhuin ſa anns an Eaglais gu deireadh an t' ſaoghail: amhuil agus mar thugadh ordugh ſeirmonachaidh agus baiſdeaidh do na h Apſtail; giodheadh is ro chinnteach an ni gu 'm b' e run ſirineach Chrioſd gu mairtheadh an t' ordugh ſin gu deireadh an t' ſaoghail maille re Foicheimnuichoira nan Apſtal anns an Eaglais go brath: do reir briathra Chrioſd ag radh,—' Feuch, ata mi ' maille ribh gu deireadh an t' ſaoghail.' N. Matth. xxviii. 20.

*C.* An e bhar teagaſg ſe uime ſin gur urradh duin' air bith peaccaidh a mhaitheadh?

*F.* Thoir an aire, ni 'm bheil ſinn' ag creidſin ann aon doigh air bith, gur urradh duine ſa bith deth fein agus trid a chumhachd lom fein peaccaidh a mhaitheadh, na 's moa na 'ta ſinn' ag creidſin gur urradh duin' air bith deth fein no trid a chumhachd lom fein am marbh do thogail o bhas gu beatha: do bhri gu buin an dara h aon agus an aon eile do chumhachd Dea. Ach mar rinn Dia air uaira feim do dhaoine mar innealа thogail no dhuaſgadh nam mairbh gu beatha; mar ſin ata ſinn' ag creidſin, gu 'm bu toil le Dia orduchadh gu 'n ſaoreadh a Mhiniſdaira ſa na peaccaich aithreaichte; ann a feart a h aithne fein, agus trid a chumhachd fein mar a h inneala fein. Oir ata ſe ceart go furaſda do dhaoine tre cumhachd agus ordugh Dhea peac-

caidh mhaitheadh air an talamh, agus ata e dhoibh nam mairbh thogail o bhas gu beatha.

*C.* Ach nach bheil na Proteſtanaich ag cuir rompaſa nach tug Dia cumhachd maitheaidh peaccaidh do neach air bith riamh ?

*F.* Ata ſiad ag radh ſin fein agus ſin fos ann aghaidh am Bibal fein, mar chunnic thu oſarde far an tug Crioſd fein an cumhachd maitheaidh peaccaidh do na h Apſtail agus bu dhaoine na h Apſtail. Agus feuchidh mi dhuit anois gu 'n d' rinn Crioſd miorbhuille dhearbhadh na cuis ſo ; ag radh ri fear na pairilis, —' Bithadh agad deagh ' mhiſneach a mhic ata do pheaccaidh air am maitheadh dhuit.' N. Matth. ix. 2. Nois ann ſo mhaith Crioſd a pheaccaidh do na phairilis mar Dhuine do fhuair cumhachd o Dhia agus cho 'n ann mar Dhia mar chi thu o chuid eile.

*C.* Ciod thuairt na h Iudhaich an uair chuala iad Crioſd ag radh ſo ?

*F.* Dubhairt iad mar deir na Proteſtanaich an diugh ; ata fear ſo labhairt blaſphem no dia-mhaſladh, co dfheudas peaccaidh a mhaitheadh ach Dia 'mhai.

*C.* Agus ann ſin ciod thuairt Crioſd riuſan agus ciod rinn e mar dhearbhadh, gu robh cumhachd aig' an Duine mar Mhac an Duine o Dhia, agus cho 'n ann mar Dhia 'mhain chum peaccaidh a mhaitheadh air an talamh ?

*F.* Rinn e miorbhuille dhearbhadh na cuis ſo, agus fhreagair ſe iad ag radh,—' Oir cia is uſadh a ' radh ata do pheaccaidh air am maitheadh dhuit ; ' no a radh, eirich agus imich ?'—' Ach chum gu 'm ' bithadh fios agaibh gu bheil cumhachd aige Mac ' an Duine peaccaidh a mhaitheadh air an talamh, a ' deirſe ann ſin re fear na pairilis, eirich, tog do leabaidh agus imich do d' thigh.' N. Matth. ix. 5, 6.

*C.* Ciod ata thu tarruing o ſo ?

*F.* Gu bheil e lan ſhoilleir gu 'm b' e run ar Slanuighoir ann a deanamh am mhiorbhuille ſo, dhearbhadh, do na Iudhaich, ge gu 'm buinadh an cumhachd maitheaidh peaccaidh amhain do Dhia tre naduir, gu bheil Dia fos ag gnathachadh an chumhachd ſo air an talamh tre miniſdralachd dhaoine, agus gu robh aige Crioſd fein mar Dhuin' an cumhachd ſo o Dhia. Nois is i 'n fhirinn ſhoiſgeulach ſo a 'ta ſinne faicin air a daingnachadh le miorbhuille, eadhon an fhirinn ſin fein a dh aitha na Iudhaich anachreidmhaich; ach air dhoibh miorbhuille fhaicin deante 'g a daingnachadh, tha ſinne 'g am faicin ag toirt gloir do Dhia thug a leithaid ſin chumhachd do dhaoine eadhon peaccaidh a mhaitheadh air an talamh; giodheadh is i 'n fhirinn ſo fein. an ceart ponc creideimh a 'ta na Proteſtanaich go dian ag aitheadh.

*C.* Cho 'n bheil an earrunn ſo deirſe na Proteſtanaich ach amhain ag dearbhadh, gu robh cumhachd maitheaidh peaccaidh aige Crioſd, an ti bha araon na Dhia agus na Dhuine ſan aon Phearſa, ach cho 'n bheil e idir ag dearbhadh gu feudadh an cumhachd ſo choiphairtuichadh ri daoine teoraidh ?

*F.* Freagairam gu bheil e ſoilleir o 'n t' ſoiſgeul gu 'n d' rinn Crioſd am miorbhuille ſo, cho 'n ann dhearbhadh gu robh cumhachd aige peaccaidh a mhaitheadh mar Dhia, no mar Mac Dea, ach go ſoilleir mar Dhuin' agus mar Mhac an Duine mar ata an t' ſoiſgeul ag radh,—' Ach chum gu bithadh ' fios agaibh gu bheil cumhachd aige Mac an Duine ' peaccaidh a mhaitheadh air an talamh, &c. Agus air an abhar ſin ata an t' ſoiſgeul ag innſeadh dhuinne, gu ghabh an ſluagh ionganias, agus thug iad gloir do Dhia, cho 'n ann chionn gu robh cumhachd a mhaitheadh peaccaidh aige Dia fein, an ni b' aithne

dhoibh a cheana go maith agus a chreid iad riamh; ach bhri, gu 'n tug Dia leithaid ſin chumhachd do dhaoine: eadhon peaccaidh mhaitheadh air an talamh.

*C.* Ata mi creidſin gan amharas gu 'n robh cumhachd mhaitheaidh peaccaidh aige Crioſd mar Dhuine, agus fos gu b' urradh e nam b' aill leis an cumhachd cendhna thoirt do dhaoine, bhri gu 'm bu Dhia agus Duine e ann aon Phearſa: ach an dearbh thu gu 'n tug e an cumhachd ſin fos do dhaoine?

*F.* Dearbhidh mi ſin gan amharas o bhriathran fein, ann deidh dhamh dfheuchuin dhuit creud an cumhachd aige Crioſd amhain mar Dhuine o Dhia agus uime ſin deirſe an t' ſoiſgeul thaobh a chumhachd ſo do fhuair Crioſd,—' Agus air teachd do ' Ioſa labhair e riu ag radh. Thugadh dhamhſe ' gach uile cumhachd air neamh agus air talamh.' N. Matth. xxviii. 18. Tha thu faicin o ſo creud e cumhachd Chrioſd mar Dhuine; feuchidh mi nois dhuit gu 'n tug e an cumhachd ceudhna do dhaoine,—' Ann ſin dubhairt Ioſa riu aris; ſith ' dhuibhſe, mar a chuir an t' Athair uaidhe miſe, ' is amhuil ſin ata miſe 'g ar cuir ſa uam ſa. Agus ' air da ſo a radh, ſheidh e orra agus a deirſe riu; ' Gabhibhſe an Spiorad Naomh. Ge b' e air bith iad ' d am maith ſibh am peaccaidh ſa, ata iad maithte ' dhoibh: agus co air bith iad a chumas ſibh am ' peaccaidh ſa gun am maitheadh, ata ſiad air am ' cumail.' N. Eoin. xx. 21. 22, 23.

*C.* Ciod ata thu tarruing o ſo?

*F.* Gu bheil e leoir ſhoilleir anns an t' ſoiſgeul, gu 'n tug ar Slanuighoir do na h Apſtail an cumhachd ceudhna ſin mhaitheadh peaccaidh a fhuair e fein mar Dhuin' o h Athair neambaidh ſa: agus uime ſin a deirſe riu,—' Mar a chuir an t' Athair

'uaidhe mise, is amhuil sin ata mise 'g ar cuir sa 'uamsa.' Leis an udharas agus an cumhachd ceudhna: ionas agus co air bith bha air a shaoreadh o pheaccaidh sa le aon do na h Apstail, ann deidh do Chriosd an cumhachd so thoirt do na h Apstail, deiram gu 'n robh se air a shaoreadh cheart go h efeachdach o pheaccaidh sa, ma 'se gu 'n robh e do riread aithreach air an son, agus ge gu 'n abairadh Criosd fein risan ata do pheaccaidh air am maitheadh dhuit: amhuil mar ata an ti bhaisdeadh le aon Apstal go maith air a bhaisdeadh, agus ge gu 'm baisdeadh Criosd fein e: agus uime sin, ann deidh do Chriosd a leithaid so chumhachd thoirt do Bhuachaillean na h Eaglais le briathra go daingean agus laidir, co, ach anachreidmhaich a their o sin suas nach tug Criosd do na h Apstail agus do 'n luchd ionaid sa, eadhon Easbuigean agus Sagartan na h Eaglais, cumhachd ceangalaidh agus fuasgalaidh? Le sin codhunamid gu bheil gan teagamh air bith aig' Easbuigean agus Sagartan na h Eaglais cumhachd o Chriosd a shaoreadh nam peaccaich o 'm peaccaidh sa, a 'ta bronach dubhach air an son agus dh aidichas iad, agus a chuiras rompasan go curamach an seachnadh feadh na h uine re teachd: agus gu bheil iadsan tre leithaid so shaorsa go cinnteach air am fuasgaladh o chionta bais siorruidh.

*C.* Ach nach feud so misnachd a thoirt do pheaccaich dhol air ann aghai san ann a slighean siar am pheaccaidh, ann an duil gu bith iad air an saoreadh o'm peaccaidh sa an uair is aill leo le Búachaillean na h Eaglais?

*F.* Ni'm bheil cumhachd aige Sagartan na h Eaglais aon neach shaoreadh gan fhior aithreachas, agus gan run laidir chum leasachadh beathai'; agus uime sin, cho 'n bheil an cumhachd so a 'ta air a

thoirt do Bhuachaillean na h Eaglais na mhifnachd chum peaccaidh ann a doigh air bith, na 's moa na 'ta an ni fo deir Dia ris na peaccaich uile,—' Cia b' e ' la anns an iompichar am peaccach, ni cuimhnich ' mi ni 's mo h a pheaccaidh fa.

*C.* Creud e ftugh an t' Sacramaid fo ?

*F.* Tha Peaccaidh agus Aidmhail an Aithreaich.

*C.* Creud is foirm dha ?

*F.* Saoram thu o do pheaccaidh fa, ann an ainm an Athair agus am Mhic agus an Spioraid Naoimh.

*C.* Creud iad efeachda no toraidh na faorfin ?

*F.* Ata fi 'g ar reituchadh fa ri Dia, agus an dara cuid ag aifagadh gras Dea no 'g a mheadachadh annine.

*C.* Cionnas dhearbhas tu fin ?

*F.* O'n fgrioptuir far am bheil e 'g radh,—' Ma ' dh aidichas finn' ar peaccaidhne, tha eifan firin- ' each agus ceart chum ar peaccaidhne mhaitheadh ' dhuinn' agus ar glanadh o gach uile neofhireant- ' achd (no eagcoir).' 1. Eoin. i. 9. Agus creud e gealladh Dhea, chum e bhith firineach agus ceart gu feafamh ris, ma choilionas finn' a h ordugh fa ? Tha cumhachd a thug e do Bhuachaillean na Eaglais chum an maitheadh dhuinne ma dh aidichas finn' iad, ag radh,—' Ge b' e air bith iad d' am maith ' fibh am peaccaidh fa, 'ta fiad maithte dhoibh. Agus ' ge b' e air bith nithe fhuafgalas fibh air talamh, ' bithidh fiad fuafgailte air neamh.' N. Eoin. xx. N. Matth. xviii.

*C.* Coilion pairt aige Sacramaid am Pheanais ?

*F.* Tha tri phairt aig' eadhon Cobhrughadh-criodhe, Aidmhail no Faofdin, agus Leoir-fhaf-achadh.

*C.* Creud is Cobhrughadh no dubhron-criodhe h ann ?

*F.* Tha fior bhron ag teachd o'n chriodhe airson ar peaccaidh ne, teachd air ball o ghradh Dhea, agus ceangailte le run laidir leasachaidh beathai' feadh an am re teachd.

*C.* Creud is Doilgeas ann ?

*F.* Ata Cobhrughadh neo-iomlan ag eirigh o smuaintuchadh grainealaichd am pheaccaidh no eagal pianais siorruidh, agus 'm ata e cumail ann fuath do na pheaccadh, agus dochas no h earbsa maitheanais fhaotin, a 'ta doilgeas so fad o bhith olc ann fein : agus ge nach bheil e firineachadh am pheaccach dheth fein, giodheadh ata se deasachadh an t' slighe chum firineantach agus ag gleusadh an anam chum gras Dea fhaotin anns an t' Sacramaid.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu bheil an Cobhrughadh no bron an chriodhe feimail ?

*F.* Dearbham sin o'n sgrioptuir far bheil Dia a labhairt ris na peaccaich uil' ag radh,—' Uime sin, ' anois deirse an Tigharna, pillibh chugamsa maille ' ri bharn uile chriodhe, agus le trosgadh, agus le ' gul, agus le dubhron, agus reubibh bhar criodheachean agus ni 'm b' iad bhar aodaich sa, agus ' pillibh chum an Tigharna bhar Dia sa, oir ata se ' grasmhor agus lan do throcair, mall chum feirge ' agus lan do chiuinais agus ata aithreachas air ma ' 'n olc.' Ioel. ii. 12, 13.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gu bheil run laidir leasachaidh beathai' feimail ?

*F.* Fos o'n sgrioptuir,—' Treigeadh an droch ' dhuin' a slighe sa, agus an duine neofhirineach a ' smuaintean sa, agus pilleadh e chum an Tigharna, ' agus do ni se trocair air, agus chum ar Dia sa, ' oir maithidh se go lionor.' Isaias. lv. 7. Agus aris, —' Ionnlibh sibh fein, glanibh sibh fein, cuiribh

'uaibh' olc bhar gniomh as mo radharc, fguiribh 'dheanamh uilc, foghlumibh am maith a dheanamh. Ann fin thigibh agus deanibh deafpoirachd 'rium, a deir an Tigharna, agus 'm ata gu bheil 'bhar peaccaidh ne amhuil fcarlaid, bithidh fiad 'go geal re fneachda; ma 'ta go bheil iad dearg 'mar chrimfon, bithidh fiad amhuil olann.' Ifaias. i. 16, 17, 18.

*C.* Ciod ata thu tarruing o fo?

*F.* Nach leoir bron amhain airfon peaccaidh chuaidh feachadh chum maitheanas peaccaidh fhaotin, ach fos gur eigin do neach feadh a bheatha fa re teachd a leafachadh, fe fin re radh, nach leoir dha na fean pheaccaidh a threigfin, ach is eigin dha feadh a bheatha fa re teachd araon am peaccadh agus fath a pheaccaidh fheachnadh go ro churamach agus am maith a dheanamh o fo fuas.

*C.* Creud ma bhithas duine ag bafachadh ann a peaccaidh bais, agus nach urradh e Sagart fhaotin?

*F.* Ann fin, cho dean ni fam bith an ghnothach ach Cobhrughadh firineach criodhe frutheadh o ghradh Dhea, air dha bhith dochomafach bhith fabhailte gan ghradh Dhea ofcionn gach aon ni.

*C.* Creud is Run laidir leafachaidh beathaidh ann?

*F* Cho Run amhain ata h ann am pheaccadh fheachnadh, ach fos fath am pheaccaidh.

*C.* Cia fad o na bha t' Aidmhail ann a feim?

*F.* Riamh o h am nan Apftal do reir N. Sheumais. v. 16.—'Aidichibh bhar peaccaidh ne da 'cheile, agus deanibh urnuidh airfon a cheile, 'chum agus gu flanuichar fibh.'—Agus aris, 'Thanic moran dhiubhfin a chreid ag aideachadh agus 'ag innfeadh an gniomhara fan.' Gniomh. xix. 18. Agus co da dh aidaich iad am peaccaidh fan, agus co da bu choir dhuinn' an aideachadh do reir

orduigh an Apſtail? Ach do dream ſin a fhuair ordugh agus cumhachd ar peaccaidh ne mhaitheadh dhuinn' agus ar fuaſgaladh uathaſan: agus b' è ſin na Apſtail agus am Foicheimnuichoira ſa Buachaillean na h Eaglais agus cho 'n aon eile: bhri nach tug Crioſd an cumhachd ſin ach dhoibhſin amhain.

*C.* Creud is Aidmhail ann?

*F.* Tha foſgaladh ſoilleir ſacramaideach d' ar peaccaidh ne do Shagart aig' am bheil cumhachd ar ſaoreadh, chum ſaorſin no maitheanas ar peaccaidh ne fhaotin.

*C.* Cionnas a dhearbhas tu gu bheil aithne Chrioſd no h ordugh idir ann airſon aideachadh ar peaccaidh ne do Mhiniſdaira Chrioſd?

*F.* Dearbham ſin o 'n ordugh a thug Crioſd do Shagartan na Eaglais; oir ata e leoir ſhoilleir nach b' urradh an t' ordugh ceangalaidh no fuaſgalaidh, mhaitheadh no chumail peaccaidh do reir toillteanais na cuis, agus foinn no gleuſaidh an aithreaich, bhith go ceart air a chuir ann gniomh, gan eolas air ſdaid anaim an neach ſin a 's aill bhith air a ſhaoreadh o pheaccaidh tre feart an orduchaidh ſo: agus do lorg ſin, ni feud ſin bhith deante go ceart, gan Aidmhail: oir is iadſan amhain a ſhuidhaich Crioſd nan luchd breith air ar coguiſa ne; ach cionnas bheir iad breith air ar coguiſa ne, mar foillſuichar dhoibhſe ſdaid arn anama ſa, ni nach gabh deanamh gan Aidmhail ſoilleir? Uime ſin, ata t' Aidmhail chum an ſochar ſo, do thug Crïoſd do 'n Eaglais, fhaotin feimail, eadhon maitheanas ar peaccaidh ne 'g radh—' Ge ' b' e air bith iadſan d' am maith ſibh am peaccaidh ' ſa, ata ſiad maithte dhoibhſe.'

*C.* An robh Aidmhail nam peaccadh am meaſg Pobal Dea ſo t' ſean lagh do reir orduigh Dhea ſein?

*F.* Bha e mar chi ſinn' o h ordugh Dhea fein anns an ſgrioptuir, far am bheil Dia ag radh—' Ab-' air re Clainne Iſraeil an uair do ni fear no bean ' peaccadh air bith, a 'ta daoin' ag deanamh, dhean-' amh peaccadh ann aghai an Tigharna, agus gu ' bith am Pearſa ſin ciontach. Ann ſin aidichidh ' ſiad am peaccaidh do rinn ſiad.' Num. v. 26.

Agus aris,—' Do chuaidh Ieruſalem amach da ' ionnſuidh ſa (Eoin Baiſde) ſan am ſin agus Iudea ' uile, agus luchd aiteachaidh nan duthchan uile ' tiomchioll Iordain. Agus bha ſiad air am baiſdeadh ' leiſan ann Iordan ag aideachadh am peaccaidh ne.' N. Matth. iii. 5, 6.

*C.* Ciod ata thu tarruing o 'n aite ſo ?

*F.* Gu bheil e lan ſhoilleir o 'n ſgrioptuir naomh, gu'm b' e nos nan Iudhach do reir an orduigh ſo, am peaccaidh ſan aideachadh araon aig am Mhaois agus aig am Eoin Bhaiſde ; eadhon anns an ceart am, anns an robh Crioſd air an t' ſaoghal : agus cho do chronuich e nos ſo, ni dheanadh e, nam bithadh e ann aghai orduigh Dhea ; nois thanic Crioſd mar deir e fein, cho 'n ann bhriſeadh an lagh, ach gu 'n lagh choilionadh. Agus ata ſinne 'g a fhaicin air a choilionadh, o na thug Crioſd cumhachd a mhaith-eadh peaccaidh do na h Apſtail mar chunnic thuſa cheana : agus thanic na ceud chreidmhaich fos ionn-ſuidh nan Apſtail ag aideachadh am peaccaidh ne ; agus dh orduich N. Sheumas Aidmhail nan peac-cadh, ni nach deanadh e go cinnteach mar bithadh e roimh ſin air orduchadh le Crioſd fein : na 's lughe na their thu gu 'm bu mhealtoir uabhaſach an t' Apſtal Sheumas. Oſbar bha t' Aidmhail riamh anns an Eaglais o 'n am ſin gus an diugh.

*C.* Am bheil maith mor no ſolas idir aig' an duine teachd o 'n Aidmhail ?

*F.* Ata maith ro mhor aig' an duin' o'n Aidmhail: do bhri, mar dha inntinn bhith fuidh uallach broin uaigneaich, is e 'n solas is fearre a chor sa fhosgaladh do chairaid airid dilis; amhuil sin air dha 'n anam bhith fuidh uallach peaccaidh uaigneaich, is e h aon do na solasan agus leagheasan is moa 'ta h ann, Pearsana taoghte bhith ann, air an orduchadh le Criosd fein chum na crioch sin fein, daoine sonruighte araon airson foghlum agus diadhachd, agus gan an amhrasach le lagh air bith deth an ni 'ta siad ag eisdachd ann Aidmhail, dream d' am feud an t' anam a pheaccaidh sa fhoillsuichadh agus aideachadh le cinnte solais unachduchaidh agus sdiureaidh no seolaidh chum leasachadh beathai.'

*C.* Creud iad coicheangail no cumhnannta feimail an deagh Aidmhail?

*F.* Gu bith e gairrid, diochalach, iorisеal, narach, firineach agus iomlan.

*C.* Cionnas Gairrid?

*F.* Tre seachnadh anabar bhriathran agus tiomchiollaidh suarach.

*C.* Carson Diochalach?

*F.* Tre gnathachd am na 's leoir agus curam roimh laimh, ann a ceusnachadh na coguis chum na peaccaidh sin anns am feudadh neach bhith ciontach am faotin amach gu 'n aideachadh.

*C.* Cionnas Narach?

*F.* Tre dusgadh suas no gluasadh annine sa naire airson ar peaccaidh a 'ta graineal agus maslach ann a lathair Dhea; agus fos a 'ta deanamh arn anama fein grainealeach agus fuathach do Dhia.

*C.* Cionnas Firineach?

*F.* Trid aideachadh ar peaccaidh go soilleir foisgailte gan iarreadh an lughachadh no 'n leathsgeul a ghabhail no 'n coire sa do chuir air sluagh eile.

*C.* Cionnas Iomlan ?

*F.* Trid aideachadh ſoilleir, cho 'n e 'mhain anns na nithe ſin anns na pheaccaich ſinne go baſmhor, ach fos cia tric do pheaccaich ſinne, go fogus agus ata ſinne comaſach an cuimhnachadh ſa.

*C.* Creud thachaireadh, nam fagadh duine mach as Aidmhail ſa peaccadh air bith baſmhor, trid eagal no naire h ann innſeadh ?

*F.* Ata leithaid ſin do neach ag deanamh Aidmhail ſa falamh agus neonithach, agus ata ſe ciontach do naoimh-ghaoidh, agus do bhreug innſeadh do na Spiorad Naomh, agus fos ag mioghnathachadh an t' Sacramaid.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh ſin ?

*F.* Trid eiſamlair Ananiais agus Saphira bhean ſa, bha le cheile air am bualadh marbh aig coſan N. Pheadair, airſon a bhith go dann agus breug innſeadh do na Spiorad Naomh.—Ach dubhairt Peadar, ' Ananias carſon a lion Satan do chriodhe ſa dhean- ' amh breug do na Spiorad Naomh, agus chealeach- ' adh cuid do luach an fhearainn.—Carſon a ſinu- ' aintuich thu ann do chriodhe an gniomh ſo; cho ' d' rinn thu breug do dhaoine ach do Dhia.' Gniomh. v. 1, gus 10.—Nois ma 'ta ſe na pheaccadh go mor ann lathair Dhea breug innſeadh do Bhuachaillean na h Eaglais, luchd ionaid Chrioſd fein air talamh ma nithe ſaoghalta, cia uabhaſach am peaccadh breug innſeadh ann a cuis coguis dhoibhſin.

*C.* Am bheil eiſan a chealichas peaccadh air bith baſmhor ann Aidmhail ſa ceangailte a pheaccaidh ſan uile aideachadh thareis aris ?

*F.* Tha ſe go deimhin ceangailte gach uile peaccadh baſmhor aideachadh marris am pheaccadh ſin a chealaich e.

*C.* Cia lion nithe bu choir do neach dheanamh chum deagh Aidmhail a dheanamh ?

*F.* Sia nithe. Air tus; urnuidh dhiochalach agus dhurachdach dheanamh ri Dia chum ſollus fhaotin uaidheſan dfhaicin ſdaid na coguis. An dara aite ; an choguis cheuſnachadh go ro churramach thaobh gach ſeorſa peaccaidh anns am feudadh neach tuitamh, agus go airid na peaccaidh ſin anns an tric le neach tuitamh. An treas aite ; ſior dhiochall do dheanamh chum bhith bronach dubhach air ſon a pheaccaidh ſa. An ceathro aite ; dh iarreadh air Dia go durachdach gu 'n tugadh e dha criodhe briſte bruit' air an ſon ſa. An cuigo aite; ſmuaintuchadh air mor uile a pheaccaidh. An ſiao aite ; urnuidhean doilgich bronach a dheanamh ann a lathair Dhea maille re run laidir nach peaccichar ni 's mo tre comhnadh grais Dhea fein.

*C.* Creud iad uilc am pheaccaidh chum ſmuaintuchadh orra ?

*F.* Feudar an toirt aſteach fo na chuig ſo leanas. Air tus ; an eagcoir ata peaccadh ag deanamh air Dia fein. An dara aite ; am maſladh no dimeas ata ſe deanamh air Crioſd tre ſaltaradh a fhuilſe fo chois mar nach bithadh buaidh no feart air bith innte. An treas aite : an t' olc a 'ta peaccaidh ag deanamh air an anam anns an t' ſaoghal ſo, le cailleadh leiſan araon gras agus gradh Dhea ni 'ſe beatha 'n anam. An ceathro aite ; gu bheil e cuir an anam ann cunnartas neamh chailleadh maille ris an t' ſolas ſin uile nach chuala cluas, nach fac ſuil agus nach tanic riamh aſteach gu criodhe duine, ſmuaintuchadh creud an duais a bheir Dia do dream ſin a choimheadas aitheanta ſa agus gheibh bas 'n a ghradh ſa. An cuigo aite ; gu bheil am peaccadh fos ag cuir an anam ann a cunnartas bhith caillte go ſiorruidh ann Ifrionn.

*C.* Creud is Leoir-ſhaſachadh ann ?

*F.* Is e, ag labhradh air mar phairt do 'n t' Sacramaid ſo, am Peanas Sacramaideach air a cheangaladh riunn leis an t' Sagart aig an Aidmhail : agus oſbar air ſo, feudidh ſinne fos Leoir-ſhaſachadh a dheanamh l' arn urnuidhean, ar troſgaidh fein, agus ar deagh oibre uile fhulangais.

*C.* Ciod airſon fa bheil ſinn' ag deanamh Leoir-ſhaſachadh leis am Pheanas ſin ?

*F.* Airſon leithaid ſin phiantan aimſirail agus ata mairtheadh air uaira dligheach d' ar peaccaidh ne, ann deidh nam peaccaidh fein bhibh maithte dhuinne.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh, gu bheil cumhachd aige na Sagarta Peanas a chuir oirne ?

*F.* O 'n ſgrioptuir far am bheil ſinn' ag leabhadh gu 'n do chuir N. Pol as communn na h Eaglais an Collnach Corinthianach, am Peanas is moa dfheudas tuitamh air neach, oir deir ſe,—' Go deimhin ' air dhamhſa bhith uaibh' a m' Chorp, ach a lathair agaibh ann Spiorad, thug mi breith cheana, ' mar gu bithin a lathair air an neach a rinn an ' gniomh ſo, ann ainm ar Tigharna Ioſa Crioſd, ' agus ann a cumhachd ar Tigharna Ioſa Crioſd, ' an ſamhuil ſo do dhuine a thoirt thareis do Shatan chum ſgrios na feola, chum gu bithadh an ' t' anam air a ſhabhaladh ann an la ar Tigharna ' Ioſa.' 1. Cor. v. 3, 4, 5.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu bheil piantan aimſirail ag ſeaſamh dligheach d' ar peaccaidh ne ann deidh do na peaccaidh fein bhith maithte dhuinne ?

*F.* Dearbham ſin, air tus ; do bhri, gu 'n robh Adhamh ann deidh a pheaccaidh fa bhith maithte dha ; giodheadh bha ſe air a theilgeadh amach as am Pharais go brath, agus a ſhliochd ſa go iomlan air an deanamh fo ſmachd bais agus ioma truaidha

na beathaidh ann a pian a pheaccaidh ſin. Gen. iii. 24.

An dara aite; do bhri gu 'n robh Daibhidh ann deidh a pheaccadh adhaltranais ſa bhith maithte dha, go h aimſirail air a phianadh agus air a ſmachduchadh le bas a leanaibh ſa,—' Thug an Tigharna ' (deirſe Nathan ris) air falbh do pheaccadh ſa; ' giodheadh baſichidh do leanabh ſa, agus ni treig ' an claidheamh do thigh ſa.' 2. Sam. xii. 13, 14. San treas aite,—' An ti a 's ionmhuin leis an Tigh-' arna ſmachdichidh ſe e, agus ſgiurſidh ſe gach ' mac ris an gabh e.' Eabh. xii. 6.

*C.* Am bheil ſinne ceangailte chum Peanas a dheanamh airſon ar peaccaidh ne, oſbar air bron agus fior dhoilgeas?

*F.* Tha ſinne ceangailte go deimhin, agus ata ceartas Dea fos ag iarreadh ſin dhinn, agus ata an reaſun fein ag teagaſgadh ſin dhuinne mar an ceudhna.

*C.* An dearbh thu o 'n ſgrioptuir gur coir dhuinne Peanas a dheanamh airſon ar peaccaidh ne?

*F.* Dearbhidh mi, air tus,—' Threig thu do ' cheud gradh; cuimhnich air an abhar ſin, cia ' uaidhe do thuit thu, agus dean Peanas, agus ' dean na ceud oibridh, no thig mi ort go grad, a-' gus atharrichidh mi do choinleir as aite, mar ' dean thu Peanas.' Taiſb. ii. 4, 5.

An dara aite,--' Thoiſich Ioſa re ſearmoin a dhean-' amh agus ag radh; deanibh Peanas, oir ata riogh-' achd neimh am fogus.'—Agus aris, ' Ni h eadh ' ach deiram ribh, mar dean ſibh Peanas, ſgrioſar ' ſibh uile mar an ceudhna.' N. Matth. iv. 47. N. Luc. xiii. 5. Ionas gu 'n robh, gu bheil, agus bithidh feart am Pheanais go iomlan feimail do gach uile h anam a thuit aig am air bith do bheathaidh o

Dhia le peaccadh basmhor; is i so 'n aon deile no clar is urradh an sabhaladh ann deidh dhoibh an neochiontas a chailleadh le peaccadh.

*C.* Ach nach leoir fulangas Chriosd air son gach aon neach, agus le sin creud am feim ata 'n ar Peanas sa?

*F.* Is ro fhior gur leoir fulangas Chriosd, ach ni leoir e mar cochuırar toradh fulangais Chriosd ris anam; agus is aon mheadhon efeachdach am Peanas gu toradh a bhais sa chochuir ris an anam; agus ma dfhuling Criosd air ar son se, dfhuling se chum gu fulangamid marris, agus cho 'n ann gu saoreadh bas Chriosd sinn' o gach Peanas agus fulangas, ach chum gu leanamid a lorg sa mar deir N. Peadar, —' Oir is ann chuge so do ghairmadh sibh; do ' bhrl, gu 'n do dfhuling Criosd mar an ceudhn' air ' bhar son ne, ag fagail agaibh eisamlair chum gu ' leanadh sibh a cheimna sa.' 1. Peadar. ii. 24. Ata thu faicin o 'n earrunn so ciod bu choir dhuit a dheanamh chum pairt bhith agad ann a Crioid, ionas agus mar dfhuling agus mar rinn eisan Peanas air do shon so; rinn e so chum an slighe fheuchuin dhuit, gu leanadh tu a lorg sa, chum gu deanadh tu fein an ni ceudhna air do shon fein.

*C.* Creud na meadhonan eile leis am bheil na piantan aimsirail air am fuasgaladh?

*F.* Tre Logha no Deonachadh Eaglais.

*C.* Creud is Logha h ann?

*F.* Cho n' e maitheanas ata h ann airson peaccaidh re teachd na comas peaccaidh a dheanamh, mar ata na Protestanaich no luchd na creideamh dhrochleasaichte go mealltach, maslach agus go ro chealgach ag teagasgadh do 'n luchd leaneamhuin sa, agus go breugach 'g a chuir as leath na Caitholaich, chum an deanamh sa uabhasach do Phrotestanaich: ach

amhain is e h ann fuaſgaladh do leithaidin ſin phiantan aimſirail agus a 'ta ſantin no mairtheadh dligheach do na peaccaidh ſin a cheana maithte tre Peanas, aithreachas agus aidmhail no faoiſdin ghlan.

*C.* Cionnas ata Logha no Deonachadh na h Eaglais ag fuaſgaladh nam piantan aimſirail ſin ?

*F.* Tre toillteanaſan anabharach Chrioſd agus a Naoimh ſa, a 'ta e cochuir r' arn anama tre bronntas no deonachadh airid na h Eaglais.

*C.* Cuine thug Crioſd da h Eaglais ſa cumhachd Loghai no Deonachaidh ?

*F.* An uair do thuairt ſe ri N. Peadar Ceann faicſinach na h Eaglais,—' Agus bheir mi dhuit euch-
' raich rioghachd neimh, agus ge b' e ni cheangalas
' thuſa air talamh, bithidh iad ceangailte air neamh ;
' agus ge b' e ni a fhuaſgalas thuſa air talamh,
' bithidh ſe fuaſgailte air neamh.' N. Matth. xvi. 19.

*C.* Ciod ata thu tarruing o ſo ?

*F.* An ni ſo ; an cumhachd ſin is urradh ni cheangaladh, is urradh e fos fhuaſgaladh, ach ata cumhachd aig' an Eaglais o Dhia fein a cheangaladh mar ata thu faicin, agus fos chum ſinne cheangaladh ann cuirt Sacramaid am Pheanais ri cuid eigin phian aimſirail ; air an abhar ſin fein ata cumhachd aig' an Eaglais ann a cuirt Sacramaid am Pheanais, chum ſinne ſhaoreadh no fhuaſgaladh o na piantan aimſirail ſin air an roi-labhradh.

*C.* An dearbh thu gu 'n do ghnathaich riamh na h Apſtail an cumhachd ſo ?

*F.* Dearbhidh mi ſin o 'n ſgrioptuir, far am bheil ſinn' ag leabhadh, gu 'n do fhuaſgail N. Pol. an Collnach Corinthianach o phairt no cuid do 'n Pheanas, no pian aimſirail do chuirar air airſon a pheaccadh ag radh,—' Ge b' e d' an toir ſibh (na
' Sagarta) maitheanas ann ni ſam bith, bheiram ſe

'e mar an ceudhna. Oir ma thug mise maitheanas 'ann ni sam bith, is ann air bhar son sa thug mi e 'am fiadhnuis Chriosd, d' eagal gu 'n tarladh gu ''m bithadh a leithaid so do dhuin' air a shlugadh 'suas le anabar doilgeas. Is leoir da leithaid sin do 'dhuine am Peanas so, a leageadh air le moran. 2. Cor. ii. 6, 7, 10.

*C.* Ciod ata air iarreadh chum Loghai na h Eaglais a bhuingeadh no sholaradh ?

*F.* Gu deanadh no gu coilionadh sinne na oibridh air an ceangaladh riunne, mar ata urnuidhean trosgaidh agus deirc do na bochdan, agus gu bithadh am pairt deirionach dhiubh deante ann sdaid grais.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith eile agad air an ni so o h udharas air bith eile ?

*F.* Tha go deimhin, oir dh orduich ceud Chomhairle Nicein ag radh,—'Gu deanadh an leithaidin sin do dhaoine agus a dh aitha an creideamh, 'Peanas feadh ioma blianadh : giodheadh air dha 'bhith ann a cumhachd no comas nan Easbuigean 'do ghna ma chunnic siad iad ag deanamh Peanas 'agus ag caoidheadh am mearachd o'n chriodhe na's 'trocaireach buintin riusan agus an gabhail asteach 'gu communachadh.' Can. xi. Anno 326.

Agus dh orduich fos Comhairle Ancirain,—'Gur 'coir cumhachd bhith aige na h Easbuigean ag measeadh giulanadh gach aite, am Peanas sa ghearradh 'gairrid no shinneadh amach.' Can. v. Anno 308.

*C.* An do chreid na ceud chreidmhaich gu 'n robh cumhachd maitheaidh peaccaidh aig' an Eaglais ?

*F.* Chreid iad mar dfheuchas mi dhuit : ann dara linn deirse N. Clemaint deisciobal N. Phoil an Apstail,—'Ach ma tharlas, gu 'n do shnag fearmad 'asteach no h anachreideamh no olc air bith eile 'chum criodhe aoin neach : an ti aig' am bheil

' curam do h anam fein, na gabhadh e naire na ' nithe ſin aideachadh dhaſan a 'ta gu ſdiureadh ſa ' chum gu ſlanichadh e leiſan, tre focal Dea ' (eadhon le briathra na ſaorſin air an orduchadh ' le Crioſd fein) agus deagh chomhairle : oir theagaiſg N. Peadar dhuinn' an droch ſmuainte ag ' teachd gur criodheachan air Crioſd, a bhriſeadh ' agus a ſhoilleirachadh do Shagartan ar Tigharna ' ſa. Epiſt. i. 2.

*C.* An do chreid creidmhaich an treas linn ann cumhachd maithcaidh peaccaidh anns an Eaglais, agus na ghnathaich iad Aidmhail nan peaccadh a dheanamh do na Sagarta ſan am ſin ?

*F.* Chreid iad go deimhin, anns an linn ſo tha Tertullian,—' Go mor ag cronachadh na muintir ' ſin, a 'ta failligh adh am peaccaidh ſan aideachadh ' tre naire ſhaoghalta.' L. de Pœnitent.

Anns an linn cheudhna deirſe Origenes,—' Tha ' maitheanas peaccaidh ann tre Peanas an uair ata ' ſe nigheadh a leaba ſa le deoir, agus nach gabh ſe ' naire a pheaccaidh ſa innſeadh do Shagart ar Tigharna ne.'—Agus aris, ' Is leighean Peadar agus ' Pol, agus an leithaidin ſin uile a bha air an ' ſuidhachadh anns an Eaglais ann deidh nan Apſtail, d' an robh eolas leighaſaidh nan creuchdan ' agus nan loitan air an toirt, &c. do bhri nach aill ' le Dia bas nam peaccach, ach an aithreachas ſa ' Hom. 2. in Levit. Hom. 1. in Pſal. 37.

Anns an linn ſo fos deirſe N. Ciprian,—' Guidham oribh a bhraithre, aidichadh gach aon agaibh ' a pheaccaidh ſa, feadh ata ſe fos anns a bheatha ' ſo, feadh a dfheudas a h Aidmhail ſa bhith air a ' ghabhail, am feadh ata maitheanas agus Leoirſhaſachadh gach uile neach air dheanamh leis na ' Sagarta, taitneach l' ar Tigharna ſa.' Tract. de Lapſis.

*C.* An do chreid creidmhaich an cheathro linn ann Aidmhail, agus ann cumhachd maitheanais peaccaidh anns an Eaglais, mar ata na Caitholaich an diugh ag creidſin ?

*F.* Chreid iad go deimhin agus uime ſin, a deir N. Athanaſius anns an linn ſo,—' Mar bheil do ' bhainn pheaccaidh ſa fos air am fuaſgaladh, bheir ' ort fein ionnſuidh deiſciobail Ioſa ; ann ſin ata ' iadſan a 's urradh thuſa fhuaſgaladh uatha, leis am ' cumhachd ſin a fhuair iad o 'r Slanuighoir ſa 'n ' uair a thuairt ſe riu. Ge b' e air bith nithe chean- ' galas ſibh air talamh ; bithidh ſiad ceangailte air ' neamh ; agus ge b' e air bith nithe fhuaſgalas ſibh ' air talamh, bithidh ſiad fuaſgailte air neamh.'— Serm. in illa verba, Invenietis pullum.

Anns an linn cheudhna deirſe N. Ambros,— ' Aidich go ſaor do 'n t' Sagart uaigneaſan agus ' diamhira folluichte an anaim, agus foillſuich dha iad ' mar dfhoillſuichadh tu do chreuchdan uaigneach ' agus folluichte dha do Leighe.' Orat. in mulierem peccatricem.

Anns an linn ceudhna deirſe N. Ierom,—' Mar ' ann ſin, (ſan t' ſean lagh) ata Sagart ag deanamh ' am Pearſa lobhrach glan no neoghlan ; amhuil ſin ' (anns an nuadh lagh) ata t' Eaſbuig no 'n Sagart ag ' ceangaladh agus ag fuaſgaladh. In c. xvi. Matth.

*C.* An do chreid creidmhaich an chuigo linn ann Aidmhail agus ann a cumhachd maitheanais peaccaidh anns an Eaglais mar ata ſinn' ag creidſin ?

*F.* Chreid iad go deimhin, oir deirſe N. Auguguſtin aon do Eaſbuigean na linn ſo,—' 'Se toil ar ' Dia ſa gu 'n aidichadh ſinn ar peaccaidh ne ſan t' ' ſaoghal ſo, chum agus nach nairichtadh ſinne ſan ' t' ſaoghal eil' air an ſon ſa.'—Aris, ' Ma 's e gu 'n ' deanadh mort le Ceiſdanaiche (no fear fo theagaſg)

'ata 'm peaccadh ſin air ionnladh air falbh leis am 'Bhaiſde: ach ma 's ann le h aon air a bhaiſdeadh 'a dheanadh am mort ata e 'g iarreadh Peanas agus 'reite.' L. 1, 2. de adulterinis conjug. c. 16.

*C.* Ciod bu choir tharruing o chreideamh nan ceud chuig linnin?

*F.* Tha gu bheil e go ſoilleir ri foillſe na greine gu b' ionnann creideamh anns am phonc ſo, go maith agus anns gach ponc eile creideimh, do na ceud creidmhaich agus do na Caitholaich an diugh: ach b' iad ſin na linnin fiorghlan do reir na Proteſtanaich fein, anns an robh araon an Eaglais agus a teagaſg ſa gan ſmal gan gho ſam bith. Giodheadh chreid iad mar ata ſinn' ag creidſin, gu 'n dfhag Crioſd cumhachd maitheaidh peaccaidh anns an Eaglais tre Peanas agus Aidmhail: agus ghnathaich iad fos an cumhachd ceudhna mar ata ſinn' ag deanamh chum maitheanas am peaccaidh ſa fhaotin tre Peanas agus Aidmhail: mar ata e ſoilleir o ſgriobhuina fein.

## AN T' OLA DEIRIONACH AIR A MHI-NUCHADH.

*C.* CREUD e an cuigo Sacramaid.

*F.* Tha 'n t' Ola deirionach.

*C.* Cia 'n uair dh orduich Crioſd an Sacramaid ſo?

*F.* Ata 'n t' am neochinnteach, ata cuid ag ſaolſin gu 'n d' orduich ſe e aig a ſhuipair dheirionach; agus cuid eile gu 'n d' orduich ſe e eidear a h Aiſeirigh ſa agus a Dheaſ-ghabhail.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gur ſior Shacramaid an t' Ola deirionach?

*F.* O'n ſgrioptuir naomh far am bheil e ag radh,

—'Am bheil duine ſam bith tinn'n ar meaſg ſa? Cuir-
'eadh e fios air Sagarta na h Eaglais, agus deanadh
'iad urnuidh thareis air 'g a h ungadh le Ola ann
'ainm an Tigharna; agus ſlanuichidh urnuidh an
'chreideimh an duine tinn, agus togidh an Tigharna
'ſuas e, agus ma rinn e peaccadh maithar dha iad.'
N. Seumas. v. 14, 15.

*C.* Ciod ata thu tarruing o ſo?

*F.* Gu bheil gach ni feimail chum Sacramaid do dheanamh air a chuir fios anns'an ſgrioptuir ſo leis an Apſtal Seumas. Air tus; ata thu faicin an cothar folluis o leath amuigh air a chuir fios ann ungadh le Ola agus urnuidh an t' Sagairt,—'Agus deanadh 'iad urnuidh thareis air 'g a h ungadh le Ola ann 'ainm an Tigharna:' Feuch an cothar folluis o leath amuigh. Dara aite; gu bheil an cothar iomollach ſo mar mheadhon iomchuidh chum gras Dea thoirt ionnſuidh an anam,—'Agus mar rinn e 'peaccaidh maithar dha iad, agus togidh an Tigh-'arna ſuas e,' Feuch an gras. An treas aite; gu bheil e air orduchadh le Dia,—'Am bheil duine 'ſam bith tinn'n ar meaſg ſa? Cuireadh e fios air 'Sagarta na h Eaglais,' Feuch an t' ordugh agus an aithne air ſon an Ola dheirionach. Ach thoir an aire ann ſo, gu 'n chuir na Proteſtanaich aſtigh ann ſo do reir an ceilg noſail, am focal Seanoiran ann aite an fhocail Sagarta na h Eaglais, mar gu bithadh tuille cumhachd anns an Eaglais aig' an tuath, no aig' a Chleir fein, ni nach do bhruadair duine riamh.

*C.* Co iad ata comaſach air an t' Sacramaid ſo ghabhail?

*F.* Ata gach uile fior Chrioſduidh agus creidmhach comaſach air a ghlacadh a'ta ann a mor chunnartas bais tre tinnas, ſaor o naoidheanan, amadanan, agus an leithaidin ſin ata do ghna air baoil, no as an ceill.

*C.* Creud is foirm do 'n t' Sacramaid ſo ?

*F.* Trid an ungadh naomh ſo, agus trid a throcair ro h iochdor fein, gu 'm maitheadh ar Tigharna ſa dhuit, ciod ſam bith anns na pheaccaich thu le do ſhealladh ſa, &c.

*C.* Creud iad toraidh an Ola dheirionaich?

*F.* Ata e toirt ſolas do 'n anam ann a ſpairnadh deirionach ſa 'n aghai eadochais, ata e maitheadh nam peaccaidh ſologhte no beag agus fos ſbruileach am pheaccaidh, agus ag toirt ſlainte cuirp, ma 's e gu bith ſin feimail no iomchuidh airſon ſlainte an anaim.

*C.* Ach nach ann amhain air eaſlainta corporra agus air gibhta miorbhuilleach leigheais ata t' Apſtal Seumas ag labhradh ann ſo ?

*F.* Cho 'n ann, oir na b' e ſin bha 'nn cho 'n orduichadh e na Sagartan amhain a ghairmadh, ach iadſan uile aig' an robh tiodhlacadh leighaſaidh, an dream nach robh do ghna na Sagarta ; agus moran na bu lugha na ſin theiradh e, agus ma rinn e peaccadh maithar dha iad, an ni bhuinas go h airid do ſhlainte 'n anaim.

*C.* Carſon ata go beag ag faotin an ſlainte ſa ann deidh glacadh an t' Sacramaid ſo ?

*F.* An dara cuid bhri, nach bheil ſlainte a chuirp iomchuidh airſon ſlainte 'n anaim ; no do bhri, gu 'n chuir am pearſa tinn dail fhad ann glacadh an t' Sacramaid, mar ata moran ag deanamh ; no airſon miodheaſachadh air bith eile.

*C.* Creud an ſdaid anns am bu choir an Sacramaid ſo ghlacadh ?

*F.* Ann ſdaid an ghrais, is e ſin re radh, bhith ſaor o gach uile peaccaidh bais, agus chum bhith anns an ſdaid ſo 's eigin aidmhail agus aithreachas glan roi laimh bhith ann.

*C.* Ann do chreid na ceud chreidmhaich gu bu choir an t' Ola deirionach a thoirt do 'n t' ſluagh thinn.

*F.* Chreid iad, oir a deir Origenes an neach a bha h araon anns an dara agus treas linn, gur coir dha na Sagarta dheanamh aig gach am, an ni dh orduich Seumas ag radh,—' Am bheil duine ſam bith tinn ' 'n ar meaſg ſa? Cuireadh e fios air Sagarta na h ' Eaglais, agus deanadh iad urnuidh thareis air 'g a ' h ungadh le Ola ann an ainm an Tigharna, &c.' Homil. ii. in Livit.

Anns an cheathro linn deirſe N. Criſoſtom. Is e fiacha no dleaſdanas nan Sagartan aithne Sheumais a coimheadh ag radh,—' Am bheil duine ſam ' bith tinn'n ar meaſg ſa? Cuireadh e fios air Sagarta ' na h Eaglais, &c.' L. iii. de Sacerd.

Anns an chuigo linn—' Ata N. Auguſtin ag guidh- ' eadh air an t' ſluagh thinn bhith cuimhnachail ' air aithne 'n Apſtail a choimheadh ag radh, Am ' bheil duine ſam bith tinn 'n ar meaſg ſa? &c.' Serm. ii 15. de tempore.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith eile agad airſon an Ola dheirionach?

*F.* Ata h iomad, ach is leoir ſo meaſg moran, eadhon an dara Comhairle Chabiloin a dh orduich,— ' Gu'm bu choir, do'n luchd thinn do reir teagaſ- ' gan an t' Sheumais bheannuichte an Apſtail, ris am ' bheil orduigha nan Athreachan ag cordadh, bhith ' air an ungadh le Ola beannuichte leis an Eaſbuig: ' uime ſin ata leithaid ſin a leigheas go mor re ' mheaſeadh, ata araon ag ſlanuchadh creuchdan ' an anaim agus a chuirp.' Can. 48.

## AN T' ORDUGH NAOMH AIR A MHI-NUCHADH.

*C.* CREUD e an ſiao Sacramaid ?
*F.* Ordugh Naomh.

*C.* Co da bhuinas an t' Ordugh ſo ?

*F.* Do Bhuachaillean agus Miniſdaira na h Eaglais mar ata h Eaſbuigean, Sagarta, Deacoine agus Foidheacoine.

*C.* Creud an dearbhadh ata agad airſon Eaſbuigean, Sagartan agus Deacoine ?

*F.* Airſon Eaſbuigean agus Deacoine ata dearbhadh ſo agam amach o Philemoin i. 1.—' Chum nan ' naoimh uile ann Ioſa Crioſd a 'ta ann Philippi ' maille ris na h Eaſbuigean agus na Deacoine, gras ' dhuibhſe agus ſioth-chaint' o Dhia an Athair, agus ' o 'n Tigharna Ioſa Crioſd.' Agus airſon nan Sagartan o naomh Seumas—' Am bheil duine ſam bith ' tinn 'n ar meaſg ſa ? Cuireadh a fios air Sagartan ' na h Eaglais, &c.' N. Seum. v. 14.

*C.* Cuine dh orduich Crioſd an Sacramaid ſo ?

*F.* Aig an t' Suipair dheirionach 'n uair rinn e h Apſtail ſa nan Sagartan, ag radh riu,—' 'Se ſo mo ' Chorp ſa, deanibh ſo mar chuimhnachan ormſa.' N. Luc. xxii. 19.

*C.* Creud an cumhachd a thug Crioſd dhoibhſe annſin re dheanamh ?

*F.* Thug e dhoibh cumhachd a dh ofraladh ſuas iobart neofhuileach a Chuirp agus a Fhola ſe, a dh orduich e fein annſin, agus dh ofrail e fo fhuirm iomollaich arain agus fhion.

*C.* Carſon a thuairt e—' Deanibh ſo ann a cuimh-' nachan ormſa ?'

*F.* Do bhri, gur cuimhnachan iobart neofhuileach na h Aifrionn air iobart fhuileach Chriosd deanta air a Chrois.

*C*, Creud iad efeachda no toraidh an Orduigh Naoimh ?

*F.* Ata e toirt cumhachd spioradalta chum Sagartan orduchadh no dheanamh, gu Corp agus Fuil Chriosd choisreagadh, gu na Sacramaidean fhriothealadh agus an riaruchadh, gu 'n Altair fheitheadh, agus chum am focal shearmonachadh.

*C.* Creud eile ?

*F.* Ata e fos ag toirt gras airid chum deagh dheanamh nan roi raite h oiffiga.

*C*, Cionnas dhearbhas tu sin ?

*F.* Dearbham sin o 'n sgrioptuir, far am bheil e 'g radh, —' Na dearmadh an gras a 'ta annad a thug-
' adh dhuit tre faidheadoireachd maille re leagadh
' lamha na Sagartachd ort.' 1. Tim. 14.

*C.* Creud i h oiffig cheart an Easbuig ?

*F.* Is i h oiffig cheart an Easbuig Ordugha Naoimh, an Codhaingnachadh a thoirt, searmoin a dheanamh, agus an Eaglais do riaghluchadh.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh sin ?

*F.* Chodhaingnachadh amach o Ghniomh. viii. roi raite, far am bheil sinn' ag leabhadh, gu 'n chuireadh da h Easbuig sios chodhaingnachadh nan Samarianaich.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu bheil Easbuigean do reir dlighe no h orduigh diadha, agus gu bheil cumhachd agus udharas acasan o Dhia chum an Eaglais a riaghluchadh.

*F.* O 'n sgrioptuir, far am bheil e 'g orduchadh nan Easbuigean bhith faireach air an treud chum an Eaglais a dheagh riaghluchadh, ag radh,—' Air an
' abhar sin thugibh aire dhuibh fein agus do 'n treud

‘ uile, anns na ſhuidhaich an Spiorad Naomh ’n ar ‘ Eaſbuigean ſibh a bheathachadh (no riaghluchadh) ‘ Eaglais Dhea, a cheannaich e le fhuil fein.’ Gniomh. xx. 28.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gur Eaſbuigean amhain is urradh Sagartan orduchadh no deanamh?

*F.* Dearbham ſin fos o ’n ſgrioptuir, far am bheil N. Pol ag radh ri Titus an ti bha na Eaſbuig ann Crete—‘ Airſon ſo dfhag mi thu ann Crete, chum ‘ gu ’n cuireadh tu, ’n ordugh na nithe a dfhagadh ‘ gan deanamh: agus gu ’n orduicheadh tu Sagar- ‘ tan anns gach baille reir mar dh orduich miſe ‘ dhuit.’ Titus. i. 5.

*C.* Creud am peaccadh uime ſin ann, cuir ann aghai naoimh-riaghail Eaglais agus Eaſbuigachd, an dara cuid anns an Eaglais iomlan no ’n Eaglaiſan airid airſon criochan uaigneach?

*F.* Is peaccadh ceannairc ſin agus ard-mhearliochas ann aghai ſioth, ſonas agus tearuinteachd rioghachd ſpioradalta Chrioſd an Eaglais.

*C.* Cionnas a dfheuchas tu ſin?

*F.* Do bhri nach urradh lagh air bith ſeaſamh gan luchd coimhaidh agus faire air: uime ſin, o na dh orduich Crioſd fein Eaſbuigean gu bhith nan luchd coimhaidh agus nan luchd teagaſgaidh a lagh ſa, tha iadſan uile a bhualas aig Eaſbuigean agus a cheannaircas nan aghai ſan, ag bualadh agus ag ceannairceadh ann aghai laigh agus ſoiſgeil Chrioſd agus tearuinteachd am phobail uile ſan aon am.

*C.* Creud i h oiffig no dreachd airid an t’ Sagairt?

*F.* Iobart dh ofraladh agus a chuid eile do na Sacramaidean a fhriothealadh no riaruchadh n’ am miniſdralachadh; ſaor o Naomh Ordugh agus an Codhaingnachadh no dol fo lamhan an Eaſbuig, noch bhuinas do ’n Eaſbuig.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gu bheil iobart anois ann fo nuadh lagh ?

*F.* Dearbham ſin o ſo, do bhri, gu bheil Sagartachd ann mar chuala thu cheana, agus Altair mar deir N. Pol, agus far am bheil Altair annſin fos ata iobart ; tuille fos bha h iobart an Tiomnai' nuaidh air a roimh innſeadh anns an ſgrioptuir leis an Fhaidh. Mal. i. 11. Faic na dearbhaidh agus na ſgrioptuira airſon ſo ann artoigal na h Aifrionn.

*C.* Ach carſon nach bheil an Chleir Chaitholach ag poſadh, agus creud an reaſun airſon ſo ?

*F.* Do bhri, air dhoibh dol aſteach chum an Ordugh Naomh, gu bheil iad ag toirt moid no gealladh ſolamunta do Dhia agus do 'n Eaglais bhith beo go geamnuidh. Nois b' uabhaſach am peaccadh a bhithadh ann a leithaid ſo mhoid no ghealladh ſolamunta bhriſeadh ; mar fhiadhnuis airſon ſin N. Pol, far am bheil e labhradh ma bhantreabhaich air an robh miann poſaidh ann deidh dhoibh iad fein chuir fo mhoid geamnuidhachd ; deir ſe gu bheil damnadh aca do bhri gu 'n theilg iad dhiubh an ceud creideamh, is e ſin re radh, am moid ſholamunta deante do Dhia.

*C.* Carſon nach gabh an Eaglais aon neach chum Ordugh Naomh, ach iadſan amhain a 'ta toileach ain moid ſolamunta ſo dheanamh ?

*F.* Do bhri, nach bheil i faicin ſin iomchuidh, gu 'm bithadh iadſan a 'ta trid an dreachd agus an oiffig coiſreaghte ri ſeirbhais Dhea, air an tarruing o nan dleaſdanaſa ſin trid iomluas agus ſeachrana na beathai' phoſda, oir deir an ſgrioptuir—' An ti ' nach bheil poſda bithidh curam nan nithe ſin air, ' a bhuinas do 'n Tigharna, cionnas a thoilichas e ' an Tigharna. Ach an ti a 'ta poſda, bithidh curam nithe an t' ſaoghail air, cionnas a dfheudas e ' a bhean ſa thoileachadh.' 1. Cor. vii. 32, 33.

*C.* Ach nach robh na h Apſtail poſda?

*F.* Bha cuid dhiubh poſda roimh an gairm; ach ni 'm faidh ſinn' amach, gu 'n chaith ſiad am beatha ſa marriu ann deidh an gairm: agus ata ſo ſoillcir o'n ſgrioptuir, far am bheil N. Peadar ag radh r' ar Tigharna ſa—' Feuch do threig ſinne gach uile nithe, ' agus lean ſinne thuſa.' Nois bha go cinnteach na mnaan ann a meaſg nan uile nithe ſin, a threig iad, oir neo cho b' fior e re radh, gu 'n do threig iad gach nithe airſon ſga' Chrioſd: agus ata e fos ro ſhoilleir o fhreagar ar Tigharna, gu 'n do threig, a mhead agus bha poſda dhiubh, am mnaan ſa. Faic N. Matth. xix. 27, &c.

*C.* Ach nach bheil N. Pol ag radh—' Nach bheil ' againe cumhachd piuthar no bean (bean phoſda ' mar deir na Proteſtanaich anns an aite ſo) a thoirt ' leine fa 'n cuairt, amhuil mar na h Apſtail eile,' &c. 1. Cor. ix. 5.?

*F.* Thruaill na Proteſtanaich ann ſo an earrunn, chum an caint fein labhradh, agus bu choir dha 'n earrunn bhith air eidertheangachadh piuthar, bean, agus cho b' e bean phoſda, mar rinn iad go narach; ni 'm bheil an t' Apſtal ag luaidheadh bean phoſda, oir cho robh aon air bith aige fein, mar ata e fein go ſoilleir ag innſeadh, ag radh—' Oir bu mhian leam, ' gu 'm bithadh gach uile duine mar mi fein. Uime ' ſin, deiram ris an droing nach bheil poſda, agus ris ' na bantreabhaich, is maith dhoibhſin, ma dfhanas ' iad, eadhon mar ata miſe, (gan phoſadh).' 1. Cor. vii. 7, 8. Uime ſin is ann air mnaan crabhach diadha' fa 'm bheil an t' Apſtail ann ſo labhradh, a bha feitheadh reir nos nan Eabhrach air na h Apſtail, agus luchd teaſgaidh eile ann nithe feimail, mar rinn iad d' ar Tigharna fein ann aimſir a bheathai' bhaſmhoir.

*C.* Ach nach bheil am pofadh onorach anns gach uile, agus uime fin, laghail do gach neach?

*F.* Tha go deimhin am pofadh onorach, agus naomh, ach cho 'n bheil pofadh Shagarta naomh-ghaoidheach agus brifeach mhoida, mar phofadh Lutheir, onorach no naomh; ach diabhalach, dona agus grainealach.

*C.* Ach nach e teagafga Dheamhainan ann toirmeafgadh pofaidh? 1. Tim. iv. 3.

*F.* B' e go firineach anns an droing fin, air am bheil an t' Apftal annfin ag labhradh, eadhon na Gnoftaich, nan Manicheanaich, agus iomad Eireacaich eile h a dhith go iomlan agus dhamnaich am pofadh mar gniomh agus obair an Diabhail; agus fos mheas nam mnaan mar obair an Deamhain. Ach air ar fon fa, ni 'm bheil aon neach ag onorachadh am phofadh go mor riunne, oir ata finne 'g a mheafeadh mar Shacramaid mor air orduchadh le Criofd, agus ni 'm bacadh e do h aon neach, ach dhoibhfin amhain a chuir cul ris le 'n toil iomlan fhaor fein, tre moid geamnuidhaichd do Dhia agus an Eaglais, chum iad fein choifreagadh na 's dlu ris an t' feirbhais dhiadha. Dhith na h Eireacaich fin mar an ceudhna, go h iomlan gach feorfa beidh no feola, cho 'n e amhain air laan trofgaidh mar bha 'n Eaglais do ghna gnathachadh, ach fos anns gach uile h am: do bhri gu 'n mheas iad an fheoil bhith o 'n droch Bhith: ionas gu bheil e foilleir, gu b' e fin na daoine ma bheil an t' Apftal Pol ag labhradh. 1. Tim. iv. 3.

*C.* Ach nach bheil Criofd ag radh thaobh feart na geamnuidhaichd—' Ni 'm bheil gach uile dhaoine ' comafach air a chaint fo a ghabhal.' Agus aris, nach bheil N. Pol ag radh—' Mar fheudar leo, ' iad fein a choimheadh geamnuidh, pofadh iad; oir

' is fearre posadh no losgadh.' Matth. xix. 11. 1. Cor. vii. 9.?

*F.* Cho dubhairt e; oir ata 'n da h earrunn so, go uabhasach air an truailleadh leis na Protestanaich, chum ainmhiannan an ceud Apstail sa Lutheir, Eoin Cnoics, agus Sagartan eile, a threig an Chreideamh Chaitholach, a bhris am moida sa do Dhia agus do 'n Eaglais, a cheadachadh, agus le sin am posadh a bhith laghail; oir cho 'n bheil Criosd ag radh ann so—' Ni 'm bheil gach uile dhaoine comasach ' air a chaint so ghabhail:' ach deirse—' Ni 'm bheil ' gach uile dhaoin' ag gabhail a chaint so.' Cho 'n bheil guth no smid air dochomas ann, ach ata e go soilleir ag feuchuin, ma 'se gur aill le daoine bhith geamnuidh, gu bheil sin lan comasach dhoibh le gras Dea. Agus ni 'm bheil N. Pol ag radh—' Mar ' fheudar leo, iad fein a choimheadh geamnuidh, ' posadh iad.' Ach deirse—' Mar bheil iad 'g an ' cumail fein geamnuidh, posadh iad, oir is fearre ' posadh no losgadh.' Tuille fos cho 'n ann mu 'n dream a thug moid na geamnuidhaichd air am bheil an t' Apstal ag labhradh ann so, ach ma chriosduidhean eile d' an chomhairlaich e posadh, na's fearre na losgadh anns an t' saoghal so, le ainmhiann miolaghail, agus airson nan ainmhiann drusamhuil sin, losgadh ann deidh so: agus ata 'n chomhairle cheudhna so, go tric air a thoirt leis na Diadhaira Caitholaich, d' an dream sin ata neogheamnuidh: ach airson an dream sin a thug moid na geamnuidhaichd, is eigin dhoibh se feim a dheanamh do mheadhoin eile, chum an losgadh so roi-bhacadh, go airid trid urnuidh agus trosgadh.

*C.* Creud an reasun eile tha agad chum nach posadh na Sagarta?

*F.* Do bhri, gu bheil na Sagarta do ghna ag radh

Aifrionn, agus friothealadh na Eucharifd. Nois ma tha luchd eile reir comhairle 'n Apftail, gu feim am phofaidh, a threigeadh, chum iad fein thoirt do throfgadh agus urnuidh feadh tamal roimh, agus ann deidh Communachadh : uime fin chunnic an Eaglais iomchuidh e gun feachnadh a Cleir fe 'm pofadh, do bhri, gu bheil iad an dara cuid go laithail ag radh Aifrionn, no friothealadh nan Sacramaidean naomh.

*C.* Am bithadh e na pheaccadh mor, na brifeadh Sagart a mhoid geamnuidhaichd, agus gu 'm pofadh e, mar rinn Luther, Eoin Cnocs, agus iomad Sagart eile?

*F.* Bhithadh e na pheaccadh uabhafach go deimhin, bhri, gu bheil lagha Dhea agus an naduir ag iarreadh tean choimheadh ar moida do Dhia. Oir ma 'ta e na chionta go mor creideas, no gealladh bhrifeadh ri daoine, cia mor na 's moa na fin ri Dia, uime fin deirfe Dia fein—' An uair bheir thu moid ' do 'n Tigharna Dia, na cuir dail a coilionadh : oir ' iarridh go deimhin do Thigharna Dia cunntas ort ' ann, agus bithidh fin na pheaccaidh ort. Ge b' e ' ni chuaidh amach as do bheul fa, cumidh agus ' coilionidh tu e—do reir mar thug thu moid do t' ' Tigharna Dia, a gheall thufa le do bheul.' Deut. xxiii. 21, 22, 23.

*C.* Ach nach bheil e laghail do Shagarta pofadh ann a cor fam bith?

*F.* Cho 'n bheil e, air da h aithn' Eaglais bhith 'n aghai fin dheanamh, ag teachd anuas d' ar n ionnfuidh ne tre buan bheuloideas, no toirbheartas o 'n a h Apftail. Oir ata e ro reafuntach, gu bithadh iadfan, a 'ta ceangailte trid an gairmfa, chum fluagh eile tharruing o fhuaimhnas an t' faoghail fo, agus gu 'n criodheacha fa thogail fuas chum nithe neamhaidh, gu 'm bithadh iad, deiram, geamnuidh agus faor o dhragh na fdaid phofaidh.

*C.* Cia iad Ordugha beag no lugh Eaglais?

*F.* Acolit, no Cleir Aifrionn, Leabhadair, Ecforifd, no fear cuir amach Dheamhainan, agus Dorfair, do reir cheathro Chomhairle Charthaigh Can. vi.

*C.* Am bheil e laghail do mhnaan fearmoin a dheanamh, no bhith nan Sagarta?

*F.* Ni 'm bhell e do reir an fgrioptuir ag radh, —' Bithadh mnaan nan tofd anns na h Eaglaifan; ' oir ni 'm bheil e ceadaichte dhoibhfe labhairt, ach is ' coir dhoibh bhith umhal, mar a deir an lagh mar ' an ceudhna.' 1. Cor. xiv. 34.

*C.* Am bheil e laghail do dhuin' air bhith an cumhachd fagarteach a ghabhail air fein, gan orduchadh Eaglais?

*F.* Ni 'm bheil e laghail do reir focal Dea,—' Oir ' ata gach uile Ard-Shagart air a thoirt o mheafg ' dhaoine, air orduchadh airfon dhaoine, anns na ' nithe bhuinas do Dhia, chum gu 'n iobair e araon ' Tiodhlacaidh agus Iobartan airfon peaccaidh. A- ' gus ni 'n gabh aon duine an onoir fo dha fein, ' ach an ti a 'ta air a ghairmadh o Dhia, mar a bha ' Aaron. Is amhuil fin cho do ghloraich Criofd e ' fein, gu bhith air a dheanamh na Shagart: ach an ' ti a dubhairt ris, is tu mo Mhac, an a diugh, do ' ghin mi thu.' Eabh. v. 1, 4, 5.

*C.* Creud an dearbhadh eile 'ta agad airfon fo?

*F.* Ata dearbhadh eile fo agam, o'n t' foifgeul, far am bheil Criofd ag radh,—' Go deimhin, deimhin ' a deiram ribh, an ti nach teid aftigh tre 'n dorus, ' ach theid fuas air fheol eile, is gaduiche agus creach- ' adair eifan.' N. Eoin. x. 1. Oir co fam bith, nach teid afteach tre dorus (an Orduigh Naoimh) agus nach fan anns an Eaglais do reir an Orduigh Naiomh; ach theid fuas trid ur theagafg air flighe eile; creud ata h annta, ach gaduichean agus creachadairan, a 'ta

creacheadh Eaglais Chriosd, agus ag mortadh anaman dhaoine? Agus uime sin, deirse Criosd,—'Coimheadibh sibh fein o na Faidhean breige' (luchd teagaisg nan breugan) 'a thig d' ar ionnsuidh sa,' (cho 'n ann tre 'n dorus no gairm Dea) 'ach ann 'an culaidh chaorach,' (tre cealgoirachd mar gaduiche 'g imeachd air an t' slighe fhiar). Agus uime sin,—'Ata iad o leath astigh 'n am madaidh allta,' (comasach air na caoraich mhilleadh). N. Matth. vii. 14.

*C.* Creud ma chuiras duine roimh gairm ionganntach o Dhia?

*F.* Ann sin is eigin dha h an gairm sin dhearbhadh le miorbhuillean, mar rinn na Faidhean agus na h Apstail, no eisan a bhith air a mheasеadh mar Fhaidh breige, agus mar mhor mhealltoir.

*C.* Creud na h eisamlairan ata agad ann aghai luchd foir-ghlacaidh an chumhachd shagarteach, gan gairm Dea chum na h oiffig sin?

*F.* Ata agam eisamlair Riogh Osiais; a bha air ball, air a bhualadh le lobhradh, le Dia fein ann a clar aodain, chionn pairt do 'n oiffig shagarteach a glacadh dha fein, gan ordugh, dh ofraladh no losgadh tuis anns an Teampul. 2. Paralip. xxvi. 9.

*C.* Creud eile?

*F.* Tha eisamlair Chorai, Dhathain, agus Abiroin, an droing a bha, chionn foir-ghlacadh dhoibh fein oiffig nan Sagarta, ge gu 'm bu fhior chreidmhaich iad, air an slugadh suas beo leis an talamh, agus da chead eile gu leath, a bha 'g ofraladh tuis marriu, air an milleadh le teine o neamh; marri ceithair mille deug agus seachd cead thuille sin, air an losgadh beo le teine o neamh; agus sin amhain airson bhith taobhach leosan a rinn an ceannairc ann sin, ann aghaidh udharas Eaglais na h aimsir sin; agus

le ſin, cia mor ceannairc na muintir ſin a 'ta deanamh an t' ſhamhuil cheudhna 'n aghaidh Eaglais Chrioſd, mar a rinn no Proteſtanaich gan ghairm o Dhia no h Eaglais ſa.' Num. xvi. 32, 35, 49.

## AM PÒSADH AIR A MHINUCHADH.

*C.* CREUD e an ſeachdo Sacramaid?

*F.* Tha Poſadh.

*C.* Caite an robh an Poſadh air tus air orduchadh?

*F.* Anns ſam Pharais thalmhuin leiſan Dia uilechomaſach, an uair thug e Ebha 'n a bean da Adhamh, an ti thuairt air ball,—' Uime ſin treigidh ' an duine Athair agus a Mhathair, agus dlu leanidh ' ſe r' a mhnaoi ſa, agus bithidh ſiad araon 'n an aon ' fheoil.' Gen. ii. 22, 24.

*C.* Cuine rinn Crioſd am Poſadh na Shacramaid anns an nuadh Lagh?

*F.* An uair dhaingnaich ſe ceud orduchadh am Poſaidh ag radh,—' Air an abhar ſin, cho dias iad ' ni 's mo, ach aon fheoil. Uime ſin, an ni do ' cheangail Dia, na dealichadh duine ſam bith.' N. Matth. xix. 6.

*C.* Cionnas a bha e feimail gu deantadh am Poſadh na Shacramaid?

*F.* Do bhri, gur cocheangal am Poſadh, air am bheil ſonas airid na beathai' phoſda ann crochadh, air dha bhith air orduchadh chum ceannſachd ainmhiann pheaccaich, chum mor mhaitheas an iarmaid, no 'n ſliochd, chum deagh orduchadh ar cuiſa tighe, agus aolain no foghlum ar clainne 'n eagal agus ann a ſeirbhais Dea: agus uime ſin, bu choir dha bhith air a mheaſeadh anns an ordugh is airde deth na gniomhara ſin, a naomhaich Crioſd air ſon feim, agus maith an duine.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gur Sacramaid am Posadh ?

*F.* Do bhri, mar chuala thu, gur cocheangal tean am Posadh, deante, agus naomhaichte le Dia fein ; agus nach feudar a bhriseadh no sgaoileadh le cumhachd duine sam bith, air dha bhith fos na chothar naomh, no na thaisbeanadh diamhireach air cocheangal neofhuasgailte Chriosd agus a h Eaglais sa.

*C.* Creud an coduchadh eile 'ta agad gur Sacramaid am Posadh ?

*F.* Ata coduchadh laidir eil' agam o'n sgrioptuir, far ambheil e 'g ainmuchadh am Phosadh na Shacramaid mor ag radh,—' Agus bithidh an dias 'n ' an aon fheoil : is Sacramaid mor so ; ach labhram ' ann Criosd, agus anns an Eaglais.' Ephes. v. 31, 32. Uime sin is Sacramaid mor am Posadh, do reir briathran an Spioraid Naoimh fein, air orduchadh le Criosd ar Tigharna ne.

*C.* Creud e stugh an t' Sacramaid so ?

*F.* Ata h aontuchadh aisreimnigheach, no toileach nam pairtaichean do cheile, tre tabhairt an cuirp sa da cheile.

*C.* Creud is foirm do na Phosadh ?

*F.* Tha na briathra, no na cotharan ata cialluchadh an aontuchadh air a roi-radh, agus tabhairt an cuirp sa do cheile.

*C.* Creud iad toraidh am Phosaidh ?

*F.* Ata se toirt gras airid, sonruighte do 'n lanamhuin phosda, ghradhachadh agus a ghiulanadh le cheile, agus fos gras chum an clainn' sa a thogail suas ann a gradh agus eagal Dea.

*C.* Creud is crioch airid do 'n Phosadh ?

*F.* Clann ghineadh, agus an togail suas ann a seirbhais Dea, agus an ath ni re so, 'se, gu 'm bithadh am Posadh mar leigheas aig' an duine 'n

aghaidh ainmhiann, agus gu 'm bithadh banchuid-eachaidh aig' ann a ſlighe na ſlainte.

*C.* Cia mor agus cia tean' ata ceangal am Phoſaidh ?

*F.* Go mor agus go tean, agus nach feudar a ſgaoileadh go brath le aon chumhachd air talamh ; ionas agus nach briſeadh e, ach leis am bhas, mar chuala thu cheana o 'n t' ſoiſgeul.

*C.* Creud iad comaina no ceangail duin' agus bean do cheile ſan ſdaid Phoſaidh ?

*F.* Gradh, onoir agus coſurtachd a thoirt do cheile ann Crioſd.

*C.* Ciod a thuille ſin ?

*F.* Gu bheil na feara poſda fo cheangal a mnaan poſda ſa dh altramadh agus an coiſurtachadh ; a-gus na mnaan bhith umhal, agus urramach d' am feara poſda ſa.

*C.* Cionnas a dhearbhas tu ſin ?

*F.* O 'n ſgrioptuir naomh far am bheil e 'g radh, —' A mhnai, bithidh umhal d' ar feara poſda fein, ' mar is cubhaidh anns an Tigharna. Fheara poſda, ' gradhichibh bhar mnaan, agus na bithidh ſearbh ' no grad 'n an aghai ſan.'—Agus aris, ' A mhnai, ' bithibhſe umhal d' ar feara poſda fein, mar do 'n ' Tigharna ; oir is e am fear ceann na mnaoi, eadh-' on, mar is e Crioſd ceann na h Eaglais, agus ' eiſan ſlanuighoir a cuirp ; uime ſin, amhuil mar ' ata 'n Eaglais umhal do Chrioſd, mar ſin, bithadh ' nam mnaan d' am feara fein mar an ceudhna ' anns gach ni. Fheara, gradhichibh bhar mnaan ' poſda fein, eadhon mar a ghradhaich Crioſd ſos an ' Eaglais, agus thug ſe e fein air a ſon. Thugadh ' gach aon agaibh ſa leath gradh d i mnaoi, amhuil ' mar dha fein : agus feuchadh a bhean gu 'n toir ' iſe urram da fear ſa.' Col. iii. 18, 19. Epheſſ. v. 22, gus 25. agus 33.

*C.* Ciod eile ?

*F.* An dlighe Poſaidh a thoirt do cheile do reir ſin,—' Thugadh am fear an deagh-ghean dligheach ' do 'n mhaoi, agus a bhean mar an ceudhna do 'n ' duine. Na cumibh bhar dlighe o cheile, ach le ' toil a cheile re tamal, chum ſibh fein a thoirt do ' throſgadh agus do urnuidh, &c.' 1. Cor. 3, 4.

*C.* Am bheil e laghail do chlann poſadh gan chead agus toil am Paranta ſa ?

*F.* Cho 'n bheil e, ni 'm moa tha ſe laghail do Pharantan iadſan dh eignachadh a phoſadh ann aghaidh an toil ſa.

*C.* Cionnas uime ſin ata coilion Poſadh ann mioſhona ?

*F.* Do bhri, gu bheil a chuid is mogha glacadh am Phoſadh ann ſdaid no ſuidhachadh mio-iomchuidh, agus gan fhonair bith ceart ; ni 'm bheil iad ag cuir an comhairle ri Dia 'n an raoghain ſa, ach ata ſiad amhain ag iarreadh an ainmhianna fein, no buanachd aimſirail, agus ni 'n ann airſon criocha ceart am Phoſaidh : ni m' bheil iad 'g an deaſachadh fein air a ſhon, le bhith 'g an cuir fein ann ſdaid an ghrais : agus is e ſo abhar tric eile mioſhonais am Phoſaidh, gu bheil ſiad go ro mhinic ciontach do mhor dhanadais re cheile roimh Poſadh ; an ni nach bheil ceadaichte le lagh Dhia air dhoigh ſam bith.

*C.* An dearbh thu gur bacal ſin air gras Dea fhaotin ?

*F.* Dearbhidh mi ſin o 'n ſgrioptuir naomh far am bheil e 'g innſeadh dhuinne, gu bheil an droing ſin a 'ta dol aſteach air an ſdaid Phoſaidh, go neochrioſdamhuil, agus gan ſmuaintuchadh air bith air Dea, no air an leas fein, ann a mor thomhas air an toirt thareis chum cumhachd an Diabhail ;

ann aite beannachd Dhea ghlacadh.—' Eisd mise, (deirse 'n naomh Aingeal Raphael ri Tobias) agus ' innsidh mise dhuit se, co iadsan, thareis air am ' bheil cumhachd aig' an Diabhal. Oir iadsan ata ' glacadh am Phosadh, ann leithaid sin do dhoigh, ' agus gu druid iad amach Dia uatha fein, agus ' uaidhe 'n inntinnin, agus a bheir iad fein thareis, ' gu 'n ainmhianna fein, mar an t' each agus am ' maolluin aige nach bheil tuigse : thareis orrasan ' ata cumhachd aig' an Diabhal.' Tobias. C. iv.

*C.* Creud an gleus no suidhachadh anns am bu choir le sin Pearsana an Sacramaid so ghlacadh ?

*F* Bu choir dhoibhse bhith an sdaid grais tre fior aithreachas, bron criodhe, agus aidmhail glan roi' laimh. Bu choir d' an run sa bhith glan, eadhon an sdaid naomh so ghabhail, airson nan criochan sin, fa 'n d' orduich Dia e : agus ma tha siad fo churam Paranta, bu choir dhoibh am comhairle san iarreadh, agus gan aon ni dheanamh ann a cuis mar so, gan an aontuchadh sa.

*C.* Ciod is ciall do bheannachd nan Sagartan air a thoirt anns a Phosadh ?

*F.* Ata se 'g iarreadh beannachd Dea air son an nuadh lanamhuin phosda.

*C* Carson chuirar faine air a cheathro meur ?

*F.* Do bhri, gu gairmar meur an chriodhe dheth, agus gu 'm bheil feith ann, a 'ta ruigsin a chriodhe, ionas agus gu bheil sin ag cialluchadh, an gradh criodhoil bith-bhuan sin, bu choir bhith eadear fear agus bean phosda.

*C.* Ciod is ciall do 'n fhaine fein ?

*F.* Is cothar no fioghair e air iomlanachd agus air siorruidhachd ; air dha bhith ionnann ann am pairtean, agus cruinn ann fioghair, gan toisach gan chrioch, a thaisbeanadh gradh iomlan agus búan an fhir agus a mhnaoi da cheile.

*C.* Creud nam meadhoin is fearre chum deagh chlann fhaotin ?

*F.* Tha troſgadh, urnuidh agus deirc ; oir is amhuil ſin fhuair N. Ioachim agus Anna, 'n Oigh bheannuichte chum bhith na Mathair do Dhia.

*C.* Creud iad comain agus ſiacha nam Paranta do 'n clainn' ſa ?

*F.* Iadſan theagaſgadh ann a creideamh Chrioſd, agus deagh eiſamlair a chuir rompaſan, am beathachadh agus an altramadh, agus ſolaradh a dheanamh air an ſon ann Poſadh, agus an ciontan a chronachadh.

*C.* Creud iad bacail gnathaichte agus airid a phoſaidh ?

*F.* Tha Daimh, no Coi-fhuil, agus Cleamhnas ionnſuidh a cheathro ceim ; agus anns an line dhireach ata gach uile ceim toirmeaſgte le lagh an naduir agus le ſin neofhuaſgailte.

*C.* Am feud an Eaglais cead Poſaidh a thoirt anns na ceimeana coithaobhach ſin ?

*F.* Is urradh i, ſaor amhain o 'n cheud ceim coithaobhach Daimh no Coiſola, is e ſin re radh, eadear Braithair agus Piuthair, ni ata do fhuaſgailte.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh ſin ?

*F.* Air tus ; o Ghinealachd. ii. 2, 29. far am bheil ſinn' ag leabhadh : air do Iacob air tus Lia phoſadh, ghabh e fos dha fein Rachel a Piuthair, gan cnaoid coguis air bith, agus gan achmhuſan airſon ſin a dheanamh, ge gu 'm b' e ſo an ceud ceim coithaobhach cleamhnais.

An dara aite ; o Ghinealachd, xi. far na ghabh Abraham nian a Bhraithair Aaroin, ni 'ſe 'n dara ceim coithaobhach Coiſola.

C A I B.

## C A I B. XII.

*Na Subhailcin air am minuchadh.*

*C.* CIA lion fubhailce ard ata h ann ?

*F.* Ata ceithair ; eadhon, Crionnachd, Ceartas, Mifnach, agus Meafarrachd.

*C.* Creud fa 'n gairmar ard fhubhailcin dhiubh ?

*F.* Do bhri, gur iad tobair, agus mar gu 'm b' iad fub-cheangail gach uile deagh oibridh.

*C.* Creud is Crionnachd no Gliocas ann ?

*F.* Tha fubhailce a 'ta 'g ar deanamh fa crionnach faicileach, agus curamach 'n arn uile gniomhara fa, chum agus nach meallamid neach fam bith eile, agus nach bithadh finne fein meallta ; no 's rud i do reir riaghailt na coir, a ta 'g innfeadh dhuinne creud ata re mhiannachadh leine, agus ciod bu choir dhuinne fheachnadh.

*C.* Cionnas a dhearbhas tu fin ?

*F.* O 'n fgrioptuir a 'ta 'g radh,—' An criodhe ' aig' am bheil tuigfe coimheadidh fe e fein o gach ' uile peaccadh ; agus ann oibridh na fireantachd ' bithidh buannachd aige.' Ecclef. iii. 32.

*C.* Creud is Ceartas ann ?

*F.* Tha fubhailce, a bheir do gach duin' a dhlighe ceart fein, do reir fin, —' Thugibh do gach uile ' neach an dlighe fein, cis dhafan d' an dlighar cis, ' eagal dhafan d' an coir eagal, agus onoir dhafan ' d' an coir onoir.' Rom. xiii. 7.

*C.* Creud is Meafarrachd ann ?

*F.* Tha fubhailce, a 'ta deanamh ar miannan, agus ar togaraidh meafarda reir an reafuin a thug Dia dhuinne ; agus cho 'n ann gu 'm bithadh iad neomheafarda no 'n aghai reafuin,—' Eifan à 'ta meafarda gnathichidh fe bheatha.' Ecclef. iii. 7.

*C.* Creud is Misnach ann ?

*F.* Tha subhailce trid an glacar go misnachail, agus gu 'n giulanar le cruadal gach uile saothair agus cunnart, a 'ta 'n aghai na subhailce so ; eadhon am bas fein na 's luathe : agus uime sin, deir Solom, —' Teithidh na ciontaich an uair nach bheil aon ' duin' air an toir ; ach bithidh na daoine glioc ' misnachail (no dana) gan eagal amhuil mar leo- ' ghan.' Sean. xxviii. 1. Agus aris, a deir an sgrioptuir,—' Ma dfhulingas sibh air sga' fireantachd, is ' sona sibh, agus na bithadh fiamh an eagal sin ' oribh; agus na bithibh mio shuaimhneach, ach ' naomhichibh an Tigharna ann bhar criodheacha ' sa.' 1. N. Peadar. caib. iii. 14, 15.

*C.* Am bheil e feimail do chriosduidh bhith gniomhach sna subhailcin sin ?

*F.* Ata,—' Oir is eigin dhuinne, cho 'n e 'mhain ' an t' olc a sheachnadh, ach fos am maith dhean- ' amh.' Salm. xxxvi. 27.

## C A I B. XIII.

### *Tiodhlacaidh an Spioraid Naoimh air am minuchadh.*

*C.* CIA lion tiodhlacadh an Spioraid Naoimh a 'ta h ann ?

*F.* Tha seachd ann ; eadhon, i. Gliocas no Eagnaidh,—ii. Tuigse,—iii. Comhairle,—iv. Treunas,—v. Eolas,—vi. Diadhachd,—vii. agus Eagal ar Tigharna ne.

*C.* Creud is Gliocas ann ?

*F.* Tha tiodhlacadh Dhea, ata teagasgadh dhuinn' ar 'n uile bheatha, agus ar gniomhara sdiureadh chum mor onoir Dhea, agus slaint' arn anama fein.

*C.* Creud is Tuigſe h ann ?

*F.* Tha tiodhlacadh Dhea, trid an deantar ſinne comaſach air ard dhiamhiran ar creideimh ne learmheaſeadh no ranſuchadh.

*C.* Creud is Comhairle h ann ?

*F.* Tha tiodhlacadh Dhea, leis am bheil ſinn' ag faighail amach ceilg, mealltoirachd, agus cealgoirachd an Diabhail, ionas nach mealltadh ſinne leoſan.

*C.* Creud is Treunas no Neart ann ?

*F.* Tha tiodhlacadh Dhea, leis an neartichar ſinn' a ghabhail oſlaimh gach cunnart airſon Dea, agus fos taire dheanamh orraſan uile.

*C.* Creud is Eolas no Fios ann ?

*F.* Tha tiodhlacadh Dhea, leis am bheil aithne agus fios againe air toil Dea, no leis an tig ſinne gu eolas a ghabhail air toil Dea.

*C.* Creud is Diadhachd ann ?

*F.* Tha tiodhlacadh Dhea, a 'ta 'g ar deanamh ſa crabhach eudmhor 'n a ſheirbhais naomh ſa.

*C.* Creud e h Eagal ar Tigharna ſa ?

*F.* Tha tiodhlacadh Dhea, a 'ta cuir bacadh air ar 'n obbuinne ſa, tha 'g ar cumail ſa o pheaccadh agus 'g ar deanamh umhal do lagh Dhea.

## C A I B. XIV.

### *Da Thoraidh deug an Spioraid Naoimh air am minuchadh.*

*C.* CIA lion iad Toraidh an Spioraid Naoimh ? *F.* Tha da Thoraidh dheug ann.

*C.* Creud iad ?

*F.* i. Gradh,—ii. Aoibhneas,—iii. Sioth-chaint, —iv. Foighidin,—v. Fadfhulangas,—vi. Maitheas,

vii. Caomhalachd,—viii. Macantas,—ix. Creideamh, —x. Stuamachd,—xi. Meaſarrachd,—xii. Geamnuidhachd.

*C.* Creud an ceud Toradh ?

*F.* Gradh, trid am bheil againe do Dhia, gradh oſcionn gach uile ni, agus d' ar coimhearſnach mar dhuinne fein.

*C.* Creud an dara Toradh ?

*F.* Aoibhneas, trid an neartuchadh ſinne chum ſeirbhais dheanamh do Dhia le criodheacha ſuilbhireach.

*C.* Creud an treas Toradh ?

*F.* Sioth-chaint', a chumas ſinne neoghluaſta 'n arn inntinnin fein, ann meadhon ſtuirm agus buaireaidh an t' ſaoghail ſo.

*C.* Creud an ceathro Toradh ?

*F.* Foighidin, a 'ta 'g ar neartuchadh ſa dfhulangadh gach amhghara, agus triobloid air ſon gradh Dhea.

*C.* Creud an cuigo Toradh ?

*F.* Fadfhulangas, an ni is e muingin neoſgiotheach inntinn ann duil nithe maith na beathai 're teachd.

*C.* Creud an ſiao Toradh ?

*F.* Maitheas, a bheir oirne gan dochann a dheanamh air aon neach, agus maith dheanamh do gach uile neach.

*C.* Creud an ſeachdo Toradh ?

*F.* Caomhalachd, ata 'g abhradh milſe cuirtail ann ar beuſan, agus ar comhraidh.

*C.* Creud an t' ochdo Toradh ?

*F.* Macantas, no ciuinas a 'ta caiſgadh annine gach uile gluaſaidh, pais agus feirge.

*C.* Creud an naoidho Toradh ?

*F.* Creideamh, no h ionnracas, an ni ſinne 'n ar luchd coimhaidh poncail agus firineach 'd ar comhnanntan agus ar geallaidh ne.

*C.* Creud an deicho Toradh?

*F.* Stuamachd, no ſeamhachd, a 'ta coimheadh modh no meadhon iomchuidh 'n arn uile gniomharan, agus deandaſa ne.

*C.* Creud an t' aon Toradh deug?

*F.* Meaſarrachd, a 'ta 'g ar deanamh, cho 'n e 'mhain ſtuama, agus meaſarra, ann biadh agus deoch; ach fos anns gach toileachas inntinn eile.

*C.* Creud an dara Toradh deug?

*F.* Geamnuidhachd, a 'ta coimheadh anam glan, ann a corp ſiorghlan.

*C.* Co iadſan aig' am bheil na Toraidh ſin?

*F.* Amhain clann Dea,—' Oir a mhead is ata air ' an treoruchadh le Spiorad Dhea, is iad mic Dhea.' Rom. viii. 14.

## C A I B. XV.

### *Oibridh na Trocair araon Corporra agus Spioradalta air am minuchadh.*

*C.* CIA lion oibridh corporra na Trocair a ta ann? *F.* Seachd.

*C.* Creud iad?

*F.*—i. An t' Ocrach bheathachadh.—ii. Deoch thoirt do 'n Tartmhor.—iii. An Nochd dh aodachadh.—iv. An Neodhionach a dhionadh.—v. An Tinn fhaicin, no thathaicheadh.—vi. Nam Prioſunaich dh amhaircadh.—vii. Agus nam Mairbh dh adhlaccadh.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gur fiu, no gu bheil na oibridh ſin toillteanach air duais?

*F.* Do bhri, gu 'n gheall Crioſd rioghachd neimh mar dhuais dhoibhſin, a ni na h' oibridh

ſin, ag radh,—' Thigibh a ſluagh a 'ta beannuichte ' le m' Athair ſe, ſealbhichibh mar oighreachd ' an rioghachd, &c. (deirſe Crioſd) ' Oir bha mi ' ocrach, agus thug ſibh dhamh biadh; bha mi ' tartmhor, agus thug ſibh dhamh deoch; bha mi ' a m' choigreach, agus thug ſibh aoidheachd ' dhamh; lomnochd, agus dh aodaich ſibh mi; bha ' mi eaſlan, agus thanic ſibh do 'm amharc, &c.' N. Matth. xxv. 34, 35, 36.

*C.* Cia 'n uair deirar gu bheil ſinn' ag beathachadh agus ag aodachadh Chrioſd ?

*F.* Go tric agus ata ſinn' ag beathachadh nam bochdan, agus ag cuir aodach orra,—' Oir gu ' deimhin deiram ribh (deirſe Crioſd) a mhead agus ' gu 'n do rinn ſibh e do h aon do na braithran a 's ' lugha agam ſa, rinn ſibh dhamhſe e.' N. Matth. xxv. 40.

*C.* An e duais nan oibridh ſin, duais na Ceartais?

*F.* Is i do reir radh N. Phoil ag radh,—' Chog ' mi an deagh chogadh, chriochnaich mi mo churſa, ' ghleidh mi an creideamh; o ſo amach, taiſgar ſa ' m' chomhairſa crun na ceartais, a bheir an Tigh- ' arna am Breithamh cothromach dhamhſa: agus ' ni e dhamhſa amhain, ach dhoibhſin uile mar an ' ceudhna, leis an ionmhuin a theachd ſan.' 2. Tim. iv. 7, 8.

*C.* Creud an dearbhadh eile 'ta agad air ſin ?

*F.* So,—' Oir ni bheil Dia neochothromach, gu ' 'n diochuimhnicheadh e obair agus ſaothair bhar ' graidh, a nochd ſibh thaobh ainm ſin, am feadh ' gu 'n rinn ſibh friothealadh do na Naoimh, agus ' gu bheil ſibh ag friothealadh.' Eabh. vi. 10.

*C.* Cia lion oibridh na Trocair Spioradalta a 'ta h ann ?

*F.* Fos ſeachd eile.—i. Comhairle thoirt do 'n

Teagmhach.—ii. An t' Aineolach theagafgadh.—iii. Na Peaccaich chomhairluchadh.—iv. An Leontach choifurtuchadh.—v. Coirean no h eagcoira mhaitheadh.—vi. An Triobloideach ghiulanadh go foighidinach.—vii. Ghuidh airfon nan beo is nam mairbh.

*C.* Ciod an teagafg ata agad, re thoirt thaobh comhairle thoirt do 'n Teagmhach?

*F.* Tha, na bith rag, no mal gu do chomhairle 's fearre thoirt dhoibh, go airid dhoibhfe a 'ta mach as flighe na flainte tre 'n mearachdan agus am peaccaidh fa; bith mar neach ag deanamh obair Dhea, tre toirt rabhadh, agus labhradh riufan, a 'ta dol am mearachd, agus deanamh an uilc, chum gu 'n treig fiad an flighean olc, agus gu 'n fabhalar iad; agus chum na crioch fo, eifd ris an fgrioptuir.—'A bhraithre, ma theid aon neach agaibhfe air feacharan 'o'n fhirinn, agus gu 'n iompoich neach, bithadh 'fios aig' an duine a dh iompoichas peaccach o 'fheacharan a fhlighe, gu 'n faor e anam fa o bhas, 'agus gu 'm folich e moran peaccaidh.' N. Sheum. v. 19, 20.

*C.* Ciod their thu thaobh an Aineolach theagafgadh?

*F.* So, na diult faothair air bith ghlacadh, chum an t' Aineolach theagafgadh; le fo feudidh moran bith fabhailte, agus Dia air a ghlorachadh go brath. Air fo, thugadh Parantan, agus Uachdarain fanear, oir is mor am fiacha fa 'm bheil iad, an dream fuidh curam, araon an fmachduchadh, agus an teagafgadh; mar is eigin dhoibh cunntas thoirt aon la mu 'n mhuintir fin fuidh curam fe: ach chum mifnach thoirt dhuit fan, chum an obair ghradhach fo deanamh; faic ciod ata Dia gealltin,—'An droing fin a 'theagaifgas moran chum fireantachd, dealrichidh 'fiad mar na reulta feadh na fiorruidhachd.' Dan. xii. 3.

*C.* Ciod ma comhairle thoirt do Pheaccaich ?

*F.* Tha, na failig rabhadh thoirt dhoibh, agus an cronachadh, an uair dfheudas duil bhith agad le ſo dheanamh, gu cuir thu ſdad air am pheaccadh; feudidh ſo moran chumail o'n anama fein dhamnadh, agus ciod an gradh is moa na ſo ? Agus uime ſin deir an ſgrioptuir air a cheann ſo,—' A bhraithre, ' ma ghlacar neach ann am peaccadh (no coire) ' ſibhſe a 'ta ſpioradalta togibh ſuas an ſamhuil ſin ' do dhuine, ann ſpiorad na macantais (no ciuin- ' ais) ag toirt aire dhuit fein nach buairar thu mar ' an ceudhna.' Gal. vi. 1.

*C.* Ciod their thu thaobh an Leontach choiſurtuchadh ?

*F.* Tha, rach fhaicin iadſan a 'ta fuidh amhghara, agus tinnas, agus coiſurtich iad; agus an ſolas a bheir thu dhoibh, pillidh e chugad fein; oir is fearre dhol gu tigh bhroin, na gu tigh na gairdeachas ; agus air an abhar ſin deir N. Pol,—' Deanibh caoi' maille ' riuſan a 'ta re caoi.' Rom. xii. 15.

*C.* Ciod a deir thu thaobh coirean mhaitheadh ?

*F.* Tha, thuſa thoirt fanear, gan olc go brath dheanamh airſon an olc rinneadh ort; ach thoir maitheanas, agus maithidh Dia dhuitſe mile, airſon aon, oir deir Crioſd ſan t' ſoiſgeul—' Thugibh maitheanas, agus bheirar maitheanas dhuibh. ' —Gradhichibh bhar naimhde, deanibh maith ' orraſa le 'm fuathach ſibh.' N. Luc. vi. 37, 27.

*C.* Ciod ata thu tuigſin le giulan go foighidinach leis an Triobloideach ?

*F.* Tuigam, gur coir dhuinn' achdan agus deandaſa triobloideach luchd eile ghiulanadh, ag ſmuaintuchadh air arn anmhuinneachd fein, agus cia ſearbh dfheudas ſinne bhith do luchd eile, oir deir an ſgrioptuir.—' Uime ſin, is coir dhuinn' a 'ta laidir,

'giulan le anmhuinneachd na muintir ſin a 'ta lag.' Rom. xv. i.

*C.* Carſon guidheadh airſon nan Beo, agus nam Mairbh?

*F.* Do bhri, gu bheil ſin mar fhiachan air gach aon neach, ghuidheadh airſon nan uile dhaoine, co acca is cairaid no namhadh e; ma 's namhadh, ata tuille feim aig' air do h urnuidhean ſa, agus ata do ghradh ſa na 's moa dhaſan, mar as moa tha ſe 'm feim air. Guidh go ſonruighte airſon peaccaich agus anachreidmhaich, chum gu 'm foſgaladh Dia an ſuilan ſa dfhaicin firinn uaidhe mhearachd, agus a dheanamh aithreachas, agus peanas airſon am peaccaidh ſa. Guidh do ghna airſon nam Mairbh, airſon do braithre dh eug; 'ſe ſo 'n deirc, agus an gradh deirionach is moa 's urradh thu dheanamh air an ſon ſa; oir air dhuinne bhith ſan aon Eaglais fos, giodh ann ſdaid dealaichte, tha cuid agus pairt aca 'n arn urnuidhean; tha cochommunn eadear ſinn' agus iadſan; oir cho ſguir an gradh am feaſd.

*C.* Ciod ata re chodhunadh uaidhe ſo?

*F.* Tha, mar bhuinas oibridh chorporra na Trocair amhain ris an chorp, ata oibridh ſpioradalta na Trocair ag buintin ris an anam; agus mar ata t' anam neobhaſmhor ag dol go mor thareis air an chorp bhaſmhor; amhuil ſin ata oibridh ſpioradalta na Trocair, ag dol thareis air na oibridh ſin eile, agus uime ſin, bu choir dhoibh bhith na bu churamaiche, agus na bu chrabhaiche deante: agus ma tha duais air a ghealltin dhoibhſe, a ni 'n obair chorporra Throcair is lugha do luchd eile, ciod is eigin duais nan aondan ſpioradalta bhith? Tha ceim is airde gloir mar luach ſaoithair aca: fogus do ſhlainte, agus ſabhail ſiorruidh t' anaim fein, 'ſe ni 's fearre dfheudas tu dheanamh, co-obair dheanamh airſon ſlainte ſior-

ruidh luchd eile: bith deanafach anns na oibridh fo, agus cho 'n fhailig thu trocair fhaotin dhuit fein.

*C.* Cia lion Beannachda 'ta h ann?

*F.* Ata ochd Beannachda h ann.

*C.* Creud iad?

*F.*—i. Is beannuichte fiad a 'ta bochd nan fpiorad, oir is leo rioghachd neimh.—ii. Is beannuichte fiad a 'ta re bron, oir gheibh iad folas.—iii. Is beannuichte na daoine macanta, oir fealbhichidh iad an talamh.—iv. Is beannuichte an dream air am bheil ocras, agus tart na fireantaichd, oir fafichar iad.—v. Is beannuichte na daoine trocaireach, oir gheibh iad trocair.—vi. Is beannuichte na daoine, 'ta glan 'n an criodhe, oir chi fiad Dia.—vii. Is beannuichte luchd deanamh na fioth-chaint, oir goirar clann Dea dhiubh.—viii. Is beannuichte an dream a 'ta fulang geur-leaneamhuin airfon na corach, oir is leofa rioghachd neimh. N. Matth. v.

*C.* Ciod ata thu tuigfin leis am bheannachd fo, is beannuichte fiad a 'ta bochd 'n an fpiorad?

*F.* Tuigam, gur beannuichte eifan ata deanamh a mhor agus a phriomh ghnothach do 'n t' faoghal re teachd, a 'ta beo ann dimeas dheth fein, agus do gach ni 'ta dol thart; agus cho 'n e eifan a 'ta fuidhachadh a fhonas fa, ann fuaimhnas, ann ard inmhe, ann pailtas, ann beartas, agus onoira faoghalta thareis air luchd eile: ach eifan amhain a 'ta tarruing a chriodhe, agus a thugaraidh o bheartas fa; no tha do riread bochd ann maoin, agus toilaichte le fdaid: oir dhafan ata rioghachd neimh air a gealltin—' Is ' beannuichte fiad a 'ta bochd 'n an fpiorad; oir is ' leofin rioghachd neimh.'

*C.* Ciod ata thu tuigfin leis fin, is beannuichte iad a 'ta re bron?

*F.* Tuigam, cho 'n iadfan aige 'm bheil an folas,

ann toileachas inntinn, agus aige 'm bheil duil ſolas fhaotin annta, 'n aghai triobloidean, agus amhghara na beathai' ſo : ach eiſan amhain ata treigſin uile ſhuaimhnaſa ſaoghalta ; agus ata go laithail ag dubh-eadh eachdruin a pheaccaidh ſe, le ghul, le bhron, agus le a dheura ſa, mach as cuimhne Dhea ; do bhri gu bith e go ſiorruidh ſolaſach—' Oir is bean-' nuichte iadſan a 'ta re bron ; oir gheibh iad ſolas.'

*C.* Ciod ata thu tuigſin le ſin, is beannuichte na daoine macanta ?

*F.* Tuigam, gur beannuichte, cho 'n iad luchd graidh an t' ſaoghail ſo, aige 'm bheil duil an tearuin-teachd dhaingnachadh, tre cogaidh agus coiſtri, chum iad fein dheanamh ainmol ann eachdruin an t' ſaoghail : ach eiſan a 'ta ſmachduchadh a chorruich, agus a fhulang, agus aige 'm bheil fois agus ſioth amuigh agus aſteach do ghna, agus a' ta toirt buaidh air an olc le deanamh mhaith : do bhri gu 'n ſealbhich e rioghachd, air nach tig crioch—' Is beannuichte na ' daoine macanta, oir ſealbhich iad an talamh.'

*C.* Ciod ata thu tuigſin le ſin, is beannuichte, an dream air am bheil ocras agus tart na ſireantaichd ?

*F.* Tuigam, cho 'n e iadſan a'ta air an togail ſuas le guth phobail, chum ard inmhe, urram, agus onoir, agus aige 'm bheil an ſonas 'n an ſealbh ſhaoghalta ; cho'n e iadſan air am bheil tart agus ocras ann deidh nithe na bheathai' ſo, agus mor mheas dhaoine : ach amhain eiſan, nach faidh amach ſan t' ſaoghal, aon ni ſiuntach no toillteanach air a chriodhe ſa ; ach eiſan nach bheil ſiarreadh ſonas iomlan ann ſo bhos, ach ann a ſubhailce agus ſireantachd, do bhri gu'n ſaſichar e,—' Is beannuichte, an dream air am bheil ocras, ' agus tart na ſireantaichd ; oir ſaſichar iad.'

*C.* Ciod ata thu tuigſin le ſin, is beannuichte na daoine trocaireach ?

*F.* Tuigam le ſin, cho 'n e eiſan d' an tug an ſaoghal nah ainmeana glormhor uaibhreach gaiſgaich, laoich agus buaidhaich: ach eiſan amhain a 'ta grad chum trocair fheuchuin do gach neach ann fulangas, agus fo thriobloid, co'acca corporra, no ſpioradalta; ach eiſan d' an toirar dha leis na daoine daoi fein, ann lathair Ioſa Crioſd, ainm Athair na trocair, do bhri gu 'm buinar ris le mor throcair. —' Is beannuichte na daoine trocaireach, oir gheibh ' iad trocair.'

*C.* Ciod ata thu tuigſin le ſin, is beannuichte na daoine a 'ta glan 'n an criodhe?

*F.* Tuigam le ſin, cho 'n e eiſan ata deanamh gach uile ni chum moladh agus meas fhaotin o bheul an t' ſluaigh, agus a 'ta toilaichte le 'n gniomhara bhith glan ann fiadhnuis dhaoine: ach eiſan amhain, nach bheil air a ſhalachadh le peaccadh no pais olc air bith, ann fiadhnuis Dhea, agus aige 'm bheil an chogus ghlan, ag deanamh gach ni chum Dia thoileachadh, agus anam fein ſhabhaladh, dhaſan ata air a ghealltin, ni nach urradh bhith aige aon do na h aingidh ſalaichte le peaccadh, Dia fhaicin tre ſealla' glan dheth, feadh na ſiorruidhachd—' Is beannuichte na daoine a 'ta glan 'n an criodhe, oir chi ' ſiad Dia.'

*C.* Ciod ata thu tuigſin le ſin, is beannuichte luchd deanaimh na ſioth-chainte?

*F.* Tuigam le ſin, cho 'n e eiſan a thug ſioth-chainte do naimhde ſan ann deidh an cuir fuidh ſmachd dha, no thug ſioth-chainte do 'n t' ſaoghal go tric, ann deidh cogaidh: ach eiſan d' am b' urradh ſioth-chainte thoirt dha fein, agus gach dubhailcin, agus togaraidh olc fhogaradh o chriodhe ſa, a 'ta briſeadh a ſhioth-chainte, eiſan a 'ta do ghna ann ſioth maille re Dia, maille ris fein, agus ris gach

aon duine, agus ata deanamh a dhubh-lan go fada, agus ata ſin 'n a chomas, ſioth-chainte dheanamh ameaſg luchd-briſeaidh na ſioth-chainte; do bhri gu goirar dheth mac Dhea,—' Is beannuichte luchd-' deanaimh na ſioth-chainte; oir goirar clann Dhea ' dhiubh.'

*C.* Ciod ata thu tuigſin le ſin, is beannuichte an dream ata fulang geur-leaneamhuin airſon na corach?

*F.* Tuigam le ſin, cho 'n e eiſan a 'ta fulang geur-leaneamhuin airſon a theagaſg mhealltach, no h eiſan fos ata fulang airſon droch ghniomh araon a laimh, no chinn ſa; ach eiſan amhain a 'ta fulang geur-leaneamhuin airſon na firinn, agus na corach, eadhon, gu bas; agus dhoſan ata maitheanas a pheaccaidh ſa, agus na pianta dligheach dhoibh air a ghealltin, agus dol aſteach air ball chum neamh, ma bhaiſichas e air a ſon,—' Is beannuichte an dream a 'ta fulang ' geur-leaneamhuin airſon na corach, oir is leoſa ' rioghachd neimh. Is beannuichte bhithas ſibh, an ' uair bheir daoine an-cainnt dhuibh, agus ni ſiad ' geur-leaneamhuin oribh, agus a labhras iad gach ' droch fhocal ribh go breugach air mo ſgath ſa; ' ann ſin deanibh gairdeachas, agus bithibh ro ' ſhubhach, oir is mor bhar duais air neamh.' N. Matth. v. 11.

## C A I B. XVI.

### *Na Gnean no na Seorſa Peaccaidh air am minuchadh.*

*C.* CREUD is Peaccadh ann?

*F.* Briſcadh Laigh Dhea, no bhith ag cuir na h aghai ſan.

*C.* Creud is brifeadh Laigh Dhea ann ?

*F.* Tha anacreideamh 'n a dhleafdanafa.

*C.* Carfon is Peaccadh brifeadh Laigh Dhea?

*F.* Do bhri, gu bheil eifan a 'ta brifeadh Lagh Dhea ciontach do h anachreideamh thaobh Dhea : oir ata fe treigfin a Chruthaichoir, agus 'g a chuir fein air taobh an Diabhail : feuch gan amharas air bith, mor anacreideamh.

*C.* Cionnas is aithne dhuinne Lagh Dhea ?

*F.* Tre na h Aitheantean, a thug e fein dhuinne.

*C.* Cionnas ata thu 'g eiderdhealachadh Lagh Dhea?

*F.* Ann tri.

*C.* Creud iad ?

*F.* Lagh an naduir, an Lagh fgriobhta, agus an nuadh Lagh, no Tiomnai' nuadh.

*C.* Creud e Lagh an naduir ?

*F.* An Lagh fin a fhuidaich Dia ann a criodhe gach aon duine; agus cho ni fam bith eile an Lagh fo, ach follus an reafuin, agus na coguis.

*C.* Creud e an Lagh fgriobhta ?

*F.* Tha Lagh fin a thug Dia do na h Ifraelitaich, fgriobhta air da chlar cloiche, agus is gann ata 'n Lagh fo, ag cumail tuilleadh, na Lagh an naduir : agus bha Lagh fo air a fhoillfuichadh amach air la na Coinguis, air fliabh Sinai', agus air a thoirt do Mhaois.

*C.* Creud fa 'n tug Dia a Lagh fa do dhaoine ?

*F.* Chum bhith na riaghailt d' an gniomhara fan, agus ge gu 'n robh an Lagh fo, air a thoirt air uaira eiderdhealaichte, agus ann an am fa leath, giodheadh ann a briogh, no fufbuin, is aon Lagh a 'ta h ann.

*C.* Creud an uair ata 'r gniomhara fa maith ?

*F.* An trath a 'ta fiad coimhaontuichte re Lagh Dhea ar Tigharna ne.

*C.* Cia 'n uair ata fiad olc ?

*F.* An uair ata fiad ag bualadh ann aghai naoimh Laigh Dhea.

*C.* Cionnas a ghairmar am foirmheangeadh, no 'm brifeadh fo ?

*F.* Gairmar Peaccadh deth.

*C.* Cia lion gne Peaccaidh ata h ann ?

*F.* Tha da ghne, eadhon Peaccadh Gineaidh, no freamhach, agus Peaccadh Gniomhach.

*C.* Creud is Peaccadh Gineaidh ann ?

*F.* Tha Peaccaidh fin anns na ghineadh finn, do 'n d' rinn ar ceud Athair Adhamh, finne ciontach trid cafumhlachd fa do Dhia.

*C.* Na ghineadh gach uile dhaoine, fam Pheaccadh fo ?

*F.* Ghineadh iad go deimhin, faor o'r Slanuighoir, agus an Naomh Oigh ; ar Slanuighoir, thaobh ceart dhlighe ; an Naomh Oigh, thaobh fochar airid o Dhia ; oir cho b' urradh ar Slanuighoir am Peaccadh fo, go iomlan tharruing air fein : ach b' urradh an Naomh Oigh a tharruing, agus ghineadh i go cinntach ann, mar coimhideadh Dia i le ghras o fin ; is ponc creideimh an ceud ni : ach is creidadh chrabhach Eaglais an dara ni.

*C.* Creud am Peaccadh a 'ta gach neach ag toirt leis ionnfuidh an t' faoghal ?

*F.* Ata 'm Peaccadh Gineaidh, faor o N. Eoin Baifde, agus fos am Faidh Ieremia naomhaichte am broin a Mhathair fa, reir barrail morain.

*C.* Carfon a ghairmar am Peaccadh Gineaidh deth ?

*F.* Do bhri, gu bheil finne 'g a tharruing o ar gineadh, agus 'g a ghlacadh o h Adhamh, an ti 's e tobar agus toifach gach uile dhaoine : oir an uair ata 'n tobar falaichte, tha gach uile fruthan a 'ta teachd uaidhe fos air an falachadh.

*C.* Creud iad iaregaira no coileanailtean am Pheaccaidh Ghineaidh, no na truaidhean ag eireadh as ?

*F.* Aineolas, agus ainmhiann, is e ſin re radh, claonadh dian chum Peaccaidh, truaidhean na beathai' ſo, agus eigean baſachaidh.

*C.* Carſon ata coileanailtean am Pheaccaidh Ghineaidh ag mairtheadh, ann deidh dh' a bhith air a dhubheadh amach tre Baiſde ?

*F.* Ata ſiad mairtheadh chum cleachdin ar ſubhailce ſa. Aineolas chum ar deanamh ſotheagaiſghte, agus ſaoithreach ann obair ar ſlainte. Ainmhiann chum ar deanamh aireach, faicileach, agus furachar oirne fein. Ainniſa, no truaidhean na beathai', chum ar deanamh foighidineach agus umhal. Eigean baſachaidh, chum ar deanamh ioriſeal, agus dealaichte o'n t' ſaoghal.

*C.* Cionnas a dhearbhas tu, gu bheil gach duine air am breith, no teachd ionnſuidh an t' ſaoghal anns am Pheaccadh Ghineaidh ?

*F.* O'n ſgrioptuir far am bheil e 'g radh,—' Uime
' ſin, mar thanic Peaccadh aſteach do' n t' ſaoghal,
' trid aon duine, agus bas tre Peaccadh : agus mar
' ſin thanic bas air na h uile dhaoine, do bhri gu 'n
' do pheaccaich iad uile ' Rom. v. 2.

*C.* Creud is Peaccadh Gniomhach ann ?

*F.* Tha 'm Peaccadh ſin a 'ta ſinn fein, ag cuir ann a ceill le 'r ſaor thoil fein, ann deidh dhuinne teachd chum aois reaſuin.

*C.* Carſon deir thu Peaccadh Gniomhach ris ?

*F.* Do bhri, gu bheil ſinne 'g a dheanamh tre gniomh d' ar ſaor thoil cheart fein ; agus aſeugmhais an ghniomh ſo, d' ar ſaor thoil cheart fein, ni 'm bheil Peaccadh Gniomhach idir ann ; agus cho rud eile an gniomh ſo, ach an t' aontuchadh a bheir ſinne fein go ſaor do 'n a Pheaccadh : agus is e ſo,

a'ta 'g a dhealachadh o na Pheaccadh Ghineaidh, a'ta againe go maith, mar oighreachd o h Adhamh, ach cho 'n bheil sinne fein le 'r saor cheart thoil fein 'g a chuir ann a ceill.

*C.* Cia lion achd, anns an deanadh neach am Peaccadh Gniomhach ?

*F.* Ann a ceithar achdan, eadhon, tre Smuaintean, Briathra, Gniomharan, agus Dearmaidh. Tre Smuaintean, an uair smuaintichas neach go toileach air meadhona na dioghaltais : tre Briathran, an uair thig neach chum eagcoir, agus bagraidh : tre Gniomharan, an uair thig neach gu gniomh : tre Dearmadh, an uair b' urradh, agus bu choir do neach an dioghaltas bhacadh, agus nach d' rinn se sin. Amhuil sin thaobh nam Peaccaidh eile

*C.* Coilion Peaccadh Gniomhach ata h ann ?

*F.* Tha da sheorsa h ann, eadhon Peaccadh Basmhor, agus Sologha.

*C.* Creud is Peaccadh Basmhor ann ?

*F.* Tha 'm Peaccadh sin, trid an cailleadh sinne gras Dea, agus a'ta 'g ar deanamh siuntach air damnaidh siorruidh.

*C.* Creud an t' olc no dochar a 'ta 'm Peaccadh Basmhor ag deanamh air arn anama ne ?

*F.* Tha e toirt uatha gras Dea, ni 's e beatha an anaim.

*C.* Creud an dimeas, no talach a 'ta 'm Peaccadh Basmhor ag deanamh air Criosd ?

*F.* Ata se ceuseadh Chriosd 'n ar criodhe as ur ; faic cia mor am Peaccadh Criosd a cheuseadh as ur 'n ar criodhe, nois, an uair ata Criosd neobhasmhor, agus ata sinne 'g a h aideachadh mar ar Dia, agus ar Slanuighoir. Oir an uair do cheus na Crochadairan Iudhaich eisan, bha eisan basmhor, agus cho b'

aithne dhoibh, gu 'm b' eiſan an Tigharna : uime ſin, ghuidh e h Athair neamhaidh air an ſon ſa.

*C.* Creud an tairchuis, no ſpiod ata 'm Peaccadh Baſmhor ag deanamh air an Spiorad Naomh ?

*F.* Ata ſe 'g a ruagadh as arn anama, agus ag toirt aſtigh nan Deamhaina na h aite ſa, ionas agus gu bheil an t' anam ſin, a b' e Teampul an Spioraid Naoimh tre gras, air teachd mar ionad comhnuidh nan Deamhaina.

*C.* Carſon ata 'm Peaccadh ſo gairmte Baſmhor ?

*F.* Do bhri, gu bheil e cuir an anam gu bas, tre glacadh air falbh gras Dea, noch is e beatha ſpioradalta 'n anaim.

*C.* Cia 'n uair uime ſin, ata t' anam marbh ?

*F.* An uair chailleas neach gras Dea.

*C.* Ciod an gras ata t' anam ag cailleadh ?

*F.* An gras ſin a 'ta naomhachadh an anaim, agus a 'ta 'g a dheanamh araon ciatach, agus taitneach ann lathair Dhea.

*C.* Co da, d' am bheil am Peaccadh Baſmhor 'g ar deanamh fiuntach air ?

*F.* Air damnadh ſiorruidh.

*C.* Ciod anns am bheil an damnadh ſiorruidh ag coiſeaſamh ?

*F.* Nach faicar Dia go brath, agus gu loiſgar go ſiorruidh an t' anam, ann Ifrionn.

*C.* Coilion Peaccadh Baſmhor a 'ta feimail, chum neach bhith fiuntach, no toillteanach air damnaidh ſiorruidh ?

*F.* Is leoir aon amhain ; ionas, ge gu caitheadh neach a bheatha ſa go iomlan mar naomh, agus gu 'm baſichadh e le aon Peaccadh Baſmhor amhain, bhithadh eiſan damnaichte go ſiorruidh.

*C.* Cia 'n uair ata 'm Peaccadh Baſmhor ?

*F.* An uair ata ſtugh am Pheaccaidh mor, no trom ;

agus ata neach ag peaccachadh le h aontuchadh iomlan.

*C.* Cia 'n uair ata ſtugh am Pheaccaidh mor ?

*F.* An uair ata Peaccadh trom ann a fein, mar ata naomh ainm Dhea dhiamhaſladh ; neach Athair, no Mhathair ſa bhualadh, no 'm puiſonachadh, no neach air bith eile mhorteadh le toil. Feuch go deimhin Peaccaidh Baſmhor, do bhri, gu bheil iad lan trom annta fein ; agus mar ſin thaobh gach Peaccaidh eile.

*C.* An leoir an ſtugh bhith trom, chum am Peaccadh bhith Baſmhor ?

*F.* Ni 'n leoir, oir is eigin, gu cuireadh neach ann a ceill e, le h aontuchadh iomlan na toil.

*C.* Cia 'n uair ſam bheil an t' aontuchadh iomlan ?

*F.* An uair ata 'n toil go iomlan ſuidhaichte, chum am Peaccadh chuir ann a ceili ; mar eiſamlair. Is aithne do neach airid, gur droch gniomh duine mharbhadh, ata lan toil, agus ſaorſa aige gan ſin dheanamh, giodheadh ata ſe 'g a ſhuidhachadh fein le leoir aire, agus roiſmuaintuchadh chum marbhadh. Faic ann ſo, Peaccadh Baſmhor fiuntach air damnaidh ſiorruidh ; do bhri, oſbar gur Peaccadh trom e ann a fein, ata 'n t' aontuchadh fos iomlan ; oir na 'm bithadh aontuchadh na toil neamhiomlan ; cho bhithadh e na Peaccadh Baſmhor : agus mar bithadh aontuchadh iomlan ann, cho bhithadh Peaccadh air bith ann ; mar an uair ata duin' as ceill ag marbhadh neach eile, no gu marbhadh e neach eile 'n a chodal ſa.

*C.* Am bheil e ann a comas duine, gach uile Peaccadh Baſmhor do ghna ſheachnadh tre gras Dea ?

*F.* Tha go deimhin, do bhri, nach ni ſam bith eile ſoiſgeul uile Chrioſd, ach buan earal, agus broſgadh, am maith dheanamh, agus an t' olc ſheach-

nadh; nois, cho bhithadh ni na bu dhiamhaoinaiche, na 'm buan earal ſo, mar bith e do ghna ann a ſaor thaoghadh, agus comas an duine, air a neartuchadh le gras Dea, an t' olc ſheachnadh, agus am maith do dheanamh.

*C.* Creud an ſgrioptuir ata agad airſon ſin?

*F.* Tha na ſgrioptuir ſo, far am bheil Dia 'g radh, —' Ma ni thu go maith, nach faidh thu duais, agus ' ma ni thu t' olc, nach bith do Pheaccadh air ball ' a lathair aig an dorus? Agus bithidh a mhiann ſa ' fuidhadh ſa; agus bithidh cumhachd agad ſa ' thareis air.—Aris; Gairmam neamh agus talamh an ' diugh dhiadhnuiſeadh, gu 'n do chuir mi roimh- ' ibhſe beatha, agus bas, beannachd agus malluchadh, ' raoghnichibh, uime ſin, beatha, chum agus gu 'm ' bithadh ſibh beo' Gen. iv. 7. Deut. xxx. 19. Tha thu faicin go ſoilleir o ſo, gu bheil lan chomas, no ſaor thoil aig' an duin' am maith dheanamh, agus an t' olc ſheachnadh tre gras Dea: do bhri gu bheil e 'n a chomas beatha raoghnachadh roimh bas, agus ann lorg ſin, ata ſe an comas an duine tre cuideachadh Dea, Aitheanta Dhea choimheadh agus an coilionadh.

*C.* Ach nach bheil lan comas gras Dea, deanamh dochair air ar ſaor thoil ſa?

*F.* Cho 'n bheil idir; oir deirſe N. Pol—' Shaoth- ' raich mi ni 's pailte no iadſan uile, giodheadh cho ' mhiſe, ach gras Dea a bha maille rium.' 1. Cor. xv. 10. Tha thu cluintin nach do bhac gras Dea, agus nach d' rinn e dochair ſam bith air ſaor thoil N. Phoil, ach ann aite ſin, dh iomlanaich ſin oibridh ſa.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu bheil corr Pheaccadh Baſmhor ann?

*F.* O 'n ſgrioptuir,—' Oir an uair bha ſibh 'n ' ar ſeirbhaiſaich do 'n Pheaccadh, bha ſibh ſaor o ' fhireantachd. Air an abhar ſin, creud an toradh

'a bha agaibh ann ſin, anns ńa nithe ud, a 'ta nois 'ag cuir naire oribh? Oir is e crioch nan nithe ſin 'am bas. Oir is e tuaraſdal a Pheaccaidh am bas.' —Aris, 'Tha peaccadh chum bas ann.' Rom. vi. 21, 22, 23.—1. Eoin. v. 16.

*C.* Creud is Peaccadh Sologha no Beag ann?

*F.* Tha Peaccadh a 'ta lughachadh annine gras Dea, ge nach bheil e 'g a thoirt air falbh uainne: agus ata ſe 'g ar deanamh ſiuntach, agus toillteanach, air piantan aimſirail.

*C.* Am bheil am Peaccadh Sologha toirt oirne an gras a chailleadh?

*F.* Cho 'n bheil, ach ata ſe 'g a lughachadh.

*C.* Carſon ghairmar Peaccadh Sologha dheth?

*F.* Gairmar Peaccadh Sologha dheth, do bhri, gu 'm faidh neach maitheanas ann ni 's furaſda, no do Pheaccaidh Baſmhoir.

*C.* Carſon gheibh neach maitheanas am Pheaccaidh ſo, na 's luaithe?

*F.* Do bhri, gur ciontan anmhuinneachd agus failneachaidh amhain ata annta go ro mhinic. Ach oir ſon na muintir ſin ata coirtheach annta do run ſuidhaichte: is ro mhor an t' eagal, nach faidh iad maitheanas annta go furaſda; do bhri, gu 'm bheil pairt aig' am toil annta, ni 's mo na tha aig' anmhuinneachd, agus failneachadh amhain.

*C.* Creud na piantan d' am bheil am Peaccadh Sologha, no Beag 'g ar deanamh ſe toillteanach air?

*F.* Ata ſe 'g ar deanamh toillteanach air piantan aimſirail.

*C.* Ciod ata thu tuigſin le piantan aimſirail?

*F.* Tuigam na pianta ſin, nach mairth, ach tamal; chum an eiderdhealachadh o phianta ſiorruidh, a mhaitheas do ghna, agus nach criochnich am feaſd.

*C.* Cait' am fuling neach nam piantan aimſirail ſin?

*F.* Anns a bheatha ſo, neo ſan ath bheatha: anns a bheatha ſo, tre na amhghara, no na triobloidean, leis am bheil Dia 'g ar pianadh, mar bheil curam againe ſinne fein pheanaſachadh. Anns an ath bheatha, tre pianta cruaidha Phurgadoir; d' an nach bheil na piantan is oiltoile, ſam bheatha ſo, ach mar ſgail' eatrom.

*C.* Creud an uair, ata 'm Peaccadh Sologha?

*F.* An uair ata a ſtugh ſa, beag, no h eatrom, no 'n uair ata t' aontuchadh inntinn neo-iomlam; ge gu 'm bithadh an ſtugh trom.

*C.* Creud an uair ata ſtugh a Pheaccadh eatrom?

*F.* An uair nach bheil am Peaccadh trom ann a fein; mar eiſamlair: corr ſheachrain inntinn, ann am urnuidh feadh tamal beag, corr fhocail diamhaoin, caill beag aimſir, leiſge beag chum umhlachd. Feuch ann ſo Peaccaidh Sologha, no Beag, bhri, nach bheil iad trom annta fein; deiram annta fein, oir ann a daimh ri Dia, tha 'm Peaccadh is lugha ſam bith, do ghna, do chuid-throim eigin, agus ni 'm bu choir le ſin do neach go brath bhith ciontach deth na Pheaccaidh is lugha ſam bith.

*C.* An dearbh thu gu bheil Peaccadh Sologha, no Beag ann?

*F.* Dearbhidh mi ſin o 'n ſgrioptuir far am bheil e 'g radh,—' Is Peaccadh gach uile eagcoir; ' agus ata Peaccadh ann, nach bheil chum bais.' 1. Eoin. v. 18. Uime ſin, ata Peaccadh ann, nach bheil ag toirt gras Dea o 'n anam, no toillteanach air bas ſiorruidh; mar ata focal diamhaoin, agus le ſin ata Peaccadh Sologha, no Beag ann, nach bheil chum bais.

*C.* Creud an dearbhadh eile tha h agad air ſo?

*F.* Air tus; ata dearbhadh ſo agad o 'n ſgrioptuir, ſar am bheil an t' Apſtal N. Eoin ag labhairt

mu 'n dream ſin ata 'g imeachd anns an t' ſollus, agus ann gras Dea, ag radh,—' Ma their ſinne nach ' bheil Peaccadh againe, tha ſinne 'g ar mealladh fein, ' agus ni bheil an fhirinn annine.' 1. N Eoin. i. 8.

*C.* Creud an dara dearbhadh ata agad ?

*F.* Tha ſo,—' Oir ann moran nithe ata ſinn' uile ' ciontach.'—Aris, ' Ata ſirineach ag tuitam ſeachd ' uaira :' cho 'n ann go baſmhor, oir ann ſin cho bithadh e ionnruic no ſirineach ; uime ſin, ata ſirineach ag peaccachadh amhain go ſologha no beag. Agus aris deirſe Crioſd,—' Deiram ribh, gu 'n ' tabhair daoine cunntas ann la bhreatheanais, air- ' ſon gach focail diamhaoin a labhras iad.' N. Seumas. iii. 2. Seanr. xxiv. 16. N. Matth. xii. 36. Nois nar leigeadh Dia, gur Peaccadh Baſmhor, gach uile focal diamhaoin a labhras neach anns an la ; uime ſin, is Peaccaidh Beag, no Sologha no focail dhiamhaoin ſin, nach bheil toillteanach air damnaidh ſiorruidh.

*C.* Creud an treas dearbhadh a 'ta agad ?

*F.* So, gu bheil Crioſd ag feuchuin go ſoilleir, gu bheil araon Peaccadh Baſmhor, agus Peaccadh Beag, no Sologha h ann, le bhith coſamhluchadh Peaccadh Baſmhor re ſail, agus Peaccadh Beag, no Sologha re caimein, ag radh,—' A Chealgoir buin air tus, an ' t' ſail as do ſhuil fein ; agus ann ſin, is leir dhuit go ' maith an caimein a bhuinead a ſuil do bhraithair.' N. Matth. vii. 5.

*C.* Am bheil ſinne ceangailte nam Peaccaidh Sologha, no Beag ſheachnadh ?

*F.* Tha ſin go deimhin, do bhri,—' An ti ni di- ' meas air nithe beag, tuitidh e tre beag agus beag ' ann am Peaccaidh mor.' Aris do bhri,—' Nach ' teid air chor ſam bith aſteach innte,' (an Ieruſa- lem neamha) ' ni ſam bith, a ſhalichas,' (bithadh e

falaichte le Peaccadh Basmhor, no Sologha, no Beag.) Eccles. xix. 1. Taisb. xxi. 27.

*C.* Cionnas ata 'm Peaccadh Basmhor air a mhaitheadh dhuinne?

*F.* Tre peanas criodhoil, cobhrugadh, no briseadh criodhe, agus aidmhail glan.

*C.* Cionnas ata 'm Peaccadh Sologha, no Beag, air a mhaitheadh dhuinne?

*F.* Tre nan Sacramaiden uile, trid urnuidhean, agus gnathachaidh crabhach, no diadhaidh uile.

*C.* Cait' an teid iadsan a gheibh bas ann a Peaccadh Basmhor?

*F.* Chum Ifrionn na dorain go siorruidh mar chuala thu cheana san Chreidh.

*C.* Cait' an teid iadsan a gheibh bas ann a Peaccadh Sologha, no Beag, no iadsan nach d' rinn leoir-shasachadh airson nam piantan aimsirail dligheach d' am Peaccaidh Basmhor sa, cheana maithte dhoibhse, tre peanas agus aidmhail ghlan?

*F.* Theid iad do 'n Phurgadoir, gus an dean iad leoir-shasachadh air an son; ann deidh sin, theid iad chum Flaitheanas na gloir.

## AM PURGADOIR ARAON AIR A MHINUCHADH, AGUS AIR A DHEARBHADH.

*C.* CREUD ata thu tuigsin le Purgadoir?

*F.* Tuigam le sin, gu bheil treas ionad, no aite h ann; an t' aite, nach e Flaitheanas, no Ifrionn; far am bheil cuid, no corr anaman air an glanadh, agus air am pianadh ann deidh na beatha so; agus is e so an t' aite ris an abair sinn' am Purgadoir; oir tre Purgadoir ata sinn' amhain ag tuigsin priosun peanasach, no h aite pian aimsirail, ann deidh na

beatha so. Agus gu bheil leithaid so h aite ann, ata sinn' ag dearbhadh ann aghai nam Protestanach araon o na sgrioptuira, na h Athreacha naomh, agus o'n reasun.

*C.* Creud an grunnt no bunachar ata agad airson am Phurgadoir o'n sgrioptuir?

*F.* Air tus; do bhri gu bheil an sgrioptuir ag teagasgadh dhuinn' ann iomad aite deth; gur e riaghailt suidhaichte ceartais Dea, thoirt do gach duin' a reir oibridh se. Faic airso, Salm. lxii. 12. N. Matth. xvi. 27. Rom. xi. 6. Taisb. xxii. 12, &c.—Ionas agus a reir nan oibridh a rinn gach duin' ann aimsir a bheathai' bhasmhoir sa, agus a reir na sdaid anns na ghlacar e aig uair a dhol amach san, as a bheatha so, gheibh se duais no pian o Dhia; o so tha e leantin go soilleir, leis an riaghailt so do cheartais Dea, gu 'm bith iadsan a 'ta basachadh ann a peaccaidh mor agus basmhor, air am pianadh go siorruidh ann Ifrionn. Mar sin, leis an riaghailt cheudhna bithidh iadsan a 'ta basachadh, ann a peaccaidh sologha no beag, an ni 's e cor morain dhaoine go cinnteach, air am pianadh ann aite airid feadh tamal, gus am bith ceartas Dea lan sasaichte; agus is e so 'n t' uile, mar a dubhairt mi ris an abair sinn' am Purgadoir.

An dara grunnt; do bhri gu bheil an sgrioptuir 'g ar deanamh sa cinnteach deth,—' Nach teid ' air chor sam bith, aon ni astigh gu neamh, a 'ta ' salachadh no salaichte.' Taisb. xxi. 27.—Ionas agus ma gheibhar aig' anam air bith an smal no 'n salachar is lugh' aig uair a trial sa mach as a bheatha so; cho 'n urradh i san sdaid sin dol direach Fhlaitheanas. Nois cia tearc iadsan a 'ta dol amach as a bheatha so, go h iomlan glan, agus saor o dhrabhagan agus salachara 'm pheaccaidh, d' am bheil sinn' uile buailte

do ghna ſan ſdaid bhaſmhorachd ſo ? Agus giodh-eadh, nar leigeadh Dia gu damnadh gach ſmal, no ſalachar beag an t' anam, chum dorain ſiorruidh Ifrionn. Uime ſin, is eigin aite, no h ionad in-mheadhonach bhith ann, airſon a leithaid ſin dh' anaman, agus a gheibh bas fo na ſmala beag ſin.

An treas grunnt ; do bhri gu bheil an ſgrioptuir ag deimhnuchadh dhuinne, gu 'n toir ſinn' uile cunn-tas ann deidh ſo, do 'n ard Bhreithamh, eadhon airſon gach focal diamhaoin a labhair ſinne riamh : agus ann a lorg ſin, gach focal diamhaoin, nach do dhubhadh amach, tre fior aithreachas ann ſo, 'ta ſe buailteach a bhith air a phianadh ann deidh ſo le ceartas Dea. Nois cho 'n urradh aon neach a radh gu 'n damnich, no gu 'n dith Dia anam air bith gu Ifrionn, airſon aon f hocal diamhaoin. Oir co neach a 'ta go glan aig' am o bhais, ionas agus bhith ſaor o gach uile focal diamhaoin ? Agus is leoir aon fhocal diamhaoin, chum an t' anam a bhacadh dhol aſteach gu neamh. Uime ſin, is eigin aite pianaidh eile bhith ann, fa chomhair na muintir ſin a gheibh bas ciontach deth na peaccaidh ſologha, no beag ſin.

*C.* Ach nach bheil na Proteſtanaich ag cumail amach, nach bheil Purgadoir, no treas aite, no ſdaid inmheadhonach fulangaidh anaman idir anns an t' ſaoghal eile, oſbar air Ifrionn ; agus uime ſin, ag radh gur gnathachd diamhaoin agus ſaobh-chrabhach ghuidheadh airſon nam mairbh ?

*F.* Deir ſiad ſin fein go deimhin, agus fos ſin go direach ann aghai focail ſgriobhta Dea.

*C.* An dearbh thu do riread o'n ſgrioptuir, gu bheil Purgadoir, no treas aite fulangaidh anaman anns an t' ſaoghal eile ?

*F.* Dearbhidh mi ; oir deirſe Crioſd anns an t' ſoiſgeul,—' Ge b' e neach a labhras focal ann aghai

'Mhic an duine, maithear dha e; ach ge b' e neach 'a labhras ann aghaidh an Spioraid Naoimh, ni 'm 'maithear dha e san t' saoghal so, no san t' saoghal 'chum teachd.' N. Matth. xii. 32.

*C.* Ciod ata thu tarruing o'n earrunn so?

*F.* Tha, nach bheil na briathran so aige Criosd, ag fagail aite sam bith amharais ann, nach b'heil cuid pheaccaidh air am maitheadh anns an t' saoghal eile. Ach cho 'n bheil peaccaidh sam bith air Neamh chum bhith air am maitheadh, do bhri, nach teid aon ni salaichte asteach ann sin go brath; agus ni 'm feud iad bhith air am maitheadh ann Ifrionn, oir as sin, ni 'm bheil saorsa sam bith. Uime sin, is eigin gu bheil treas aite, no sdaid inmheadhonach anaman anns an t' saoghal eile, ni nach e Ifrionn no Flaitheanas.

*C.* Creud an dearbhadh eil' ata agad?

*F.* So, —'Reir grais Dea, a thugadh dhamhsa 'mar Mhinisdair oibre ghlioc, leag mi am bunachar, 'agus ata neach eile ag togail air; ach thugadh 'gach neach fanear cionnas thogas e air; oir 'bunachar eile cho 'n uarradh duine sam bith a 'leagail, ach am bunachar a leageadh a cheana, 'eadhon Iosa Criosd. Nois e ma thogas neach sam 'bith, air a bhunachar, or, airgead, clocha priosail, 'fiodh, feur, connlach. Nithar obair gach duine 'folluisach; oir foillsuichidh an la i, do bhri gu 'm 'foillsuichar i le teine, agus dearbhidh an teine, 'obair gach aon neach, ciod is gne dhi. Ma 'dfhanas obair neach sam bith a thog se air (a bhun-'achar) gheibh se duais; ma loisgear obair duine 'sam bith fulingidh se caill, ach saorar e fein, giodh-'eadh amhuil mar tre teine.' 1. Cor. iii. 10. gus 15.

*C.* Ciod ata thu tarruing o na sgrioptuira so?

*F.* Tha gur cinnteach an ni, gur peaccaidh airid

cuid Chriosduidhean a 'ta cumail bunachar na fior chreideimh, giodheadh buailteach le neo-iomlanachda beag, a 'ta air an ciallachadh leis na briathran so, fiodh, feur agus connlach, nach bheil toillteanach air damnaidh siorruidh : giodheadh airson nam peaccaidh beag sin, bithidh siad air am pianadh anns an t' saoghal eile, bhri, gu 'm bheil an t' Apstal ceudhn' ag innseadh gu 'n teid iad tre 'n teine; agus co acca thuigar an teine so, mar theine stughail elemaideach, no mar theine sioghairach, is e sin re radh, geur-chradh, no pian na h inntinn, is mor ata go cinnteach aige na h anama sin re fhulangadh, an trath ata siad ag dol tre 'n teine sin, far an loisgear an obair sa. Ge fadheoi sin, gu 'n saorar am pearsana fein, cho 'n ann gan phian mor, agus cruas, amhuil mar dhuine do 'n eigin, chum e fein shabhaladh, an uair ata thigh sa ann lasara ma thiomchioll se, dol tre 'n teine gu theasairgin. Uime sin, ata treas aite h ann, ann deidh bais, anns am bith iadsan a thog fiodh, feur agus connlach air a bhunachar, ni 'se Criosd; is e sin re radh, iadsan a gheibh bas ann a peaccaidh beag, gu 'm bith iad air an sabhaladh anns an t' saoghal eile, eadhon mar le teine. Agus cait' am bheil an teine so? Air Neamh cho'n bheil e, agus o theine Ifrionn, ni 'm bheil saorsin ann. Uime sin, ata Purgadoir, no ionad glanaidh anaim ann, ann deidh na beatha so, san t' saoghal eile.

*C.* Creud an ath dhearbhadh a 'ta agad air son am Phurgadoir?

*F.* An dearbhadh laidir so o 'n sgrioptuir, far am bheil N. Peadar ag radh ann a cheud litir sa—' Oir ' dfhuling Criosd fos aon uair airson peaccaidh, am ' firineach airson nan neofhirineaich, chum gu 'n ' tugadh e sinne gu Dia; air dha bhith air a chuir

' gu bas anns an fheoil; ach air a bheothachadh ' trid an Spiorad. Leis an deachaidh e fos, agus ' do fhearmonaich e do na fpioradan ann am prio- ' fun, a bha o fhean eafumhal, an uair á dfheibh ' fadfhulangas Dea aon uair ann laethe Noa, am ' feadh fa bha an Airc 'g a h ulluchadh.' 1. N. Peadar. iii. 18, 19, 20.

*C.* Ciod ata tarruing o fo?

*F.* Gu bheil e lan fhoilleir o'n fgrioptuir fo, gu'n robh aig am bais ar Slanuighoir fa, cuid anaman ann a fdaid fhulangaidh, ann a priofun anns an t'faoghal eile, airfon peaccaidh fologha no beag, nach bheil toillteanach air damnaidh fiorruidh. Oir is cinnteach an ni, nach rachadh ar Slanuighoir beannuichte fhearmonachadh dhoibhfe, mar bithadh iadfan a bha 'm priofun, comafach air flainte, agus air faorfin. Nois cho robh na h anama fin ann a Flaitheanas, far am bheil gach uile fearmonachadh neofheimail, agus gan tairbhe; no h ann Ifrionn far nach deanadh fearmoin feim: ach bha fiad anns an fdaid inmheadhonach fulangaidh anaman; an ni is e 'm Purgadoir a 'ta na Caitholaich ag cumail ris. Agus is e fo am priofun fin air am bheil Criofd ag labhradh anns an t' foifgeul, ag radh—' Bith reite re t' eafcaraid gu luath, am feadh bhithas tu maille ris ' fan t' flighe, t' eagal gu 'n toir an t' eafcarad thareis ' thu do 'n bhreithamh, agus gu 'n toir am breith- ' amh thu do 'n mhaor, agus gu tiligear thu do 'n ' phriofun. Deiram riut go firineach, nach teid ' thu as fin amach, gus am paigh thu am feorling ' deirionach.' N. Matth. v. 25, 26. Uime fin, ata priofun, no Purgadoir ann, anns an teid na h anama fin, a gheibh bas anns na peaccaidh beag, no fologha; mar ata focail dhiamhaoin, no gearan beag, no gan leoir aithreachais a dheanamh air an

son: agus amach as a phriosun so cho teid iad, gus am paigh iad am feorling deirionach, is e sin re radh, gus an lan shasichar ceartas Dea.

*C.* Creud an dearbhadh eile tha agad choduchadh gu bheil Purgadoir ann?

*F.* An sgrioptuir so, far am bheil Dia 'g radh gur eisan an ti,—' A bheir do gach aon neach a reir a ' ghniomhara sa. Agus ann sin bheir se (eadhon ' Dia) do gach aon neach do reir a ghniomhara sa.' Agus aris,—' Feuch thigam go h aithghearr, agus ' ata mo luach-saoithreach maille rium, a thabhairt ' do gach aon neach (fa leath) do reir mar a bhithas ' a ghniomhara sa.' Rom. xi. 6. N. Matth. xvi. 27. Taisb. xxii. 12.

*C.* Ciod ata thu tarruing o so?

*F.* Gu 'n toir Dia do gach aon neach a reir a ghniomhara sa, le tean cheartas, agus cothrom san t' saoghal eile; eadhon airson gach focal diamhaoin, bheir gach aon neach cunntas do Dhia annta, so tha 'n sgrioptuir ann iomad ait' ag innseadh go soilleir. Aris ata fios again' o 'n sgrioptuir, nach bheil neach air bith beo gan pheaccadh, agus ann an ioma nithe tha sinn' uile cionteach. Ach mar bheil neach air bith beo gan peaccadh; cho 'n bheil teageamh sam bith ann, nach bheil moran do na Criosduidhean is fearre, ag basachadh roi' dhoibh am peaccaidh sa go ionilan a nigheadh air falbh am Fuil an Uain. Ach co neach am measg nam milte 's urradh a radh aig uair am bais sa, gu 'n do dhubh iad amach, tre peanas, agus fior aithreachas, gach uile peaccadh do smuainte, do bhriathair, agus do gniomharan, a rinn iad, o 'n am do thanic iad gu reasun gu crioch am beatha sa? Nois is leoir aon fhocal diamhaoin, no mio-fhoighidin beag, air leabe bais, chum neach sam bith chumail amach as Flaitheanas,

far nach teid go brath asteach ni sam bith salaichte. Ach ata focal diamhaoin, no gearan beag san uair dheirionach ag salachadh an anam; agus uime sin, cait' an teid an t' anam fo na smala beag so? Ni 'm bheil aite aig air Neamh; an dithear an t' anam fo na smala beag so, chum Ifrionn? Nar leigeadh Dia; oir caite bithadh ann sin, ceart chothrom Dea? Agus ann sin cionnas ata e fior, gu 'n toir Dia do gach aon neach, do reir a ghniomhara? Nan tiligeadh Dia t' anam sin, a gheibh bas fo chionta focail faoin, no diamhaoin gu teine lasarach Ifrionn go siorruidh, maraon riusan a 'ta cionteach do mhort, do striopachas, agus briseadh nan uile h aitheanta naomh. Is deisteanach, agus is uabhasach an teagasg so, agus cho chum neach air bith ris an teagasg so, ach luchd-aithaidh agus amadain. Uime sin ata Purgadoir, no h ionad meadhonach glanaidh anns an t' saoghal eile, far am bheil iadsan a 'ta basachadh fo pheaccaidh sologha no beag, mar fo chionta focail diamhaoin, air am pianadh feadh tamal airid, gus am bith ceartas Dea diolte; agus anns an chrioch, bithidh iad air an toirt gu Neamh. Nois is e so ni tha go direach air a chialluchadh leis am Phurgadoir.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith eil' agad airson am Phurgadoir?

*F.* Tha go deimhin,—' Ach dh earalaich an t'
' Iudas ro threun am pobal, iad fein choimheadh o
' pheaccadh, air faicin dhoibh roimh an fuilan, creud
' a thachair airson peaccaidh nam muintir sin a thuit
' anns a bhlar. Agus air tional a dheanamh, chuir
' e da mhile deug do phighinin mor airgeaid chum
' Ierusalem, gu iobart ofraladh airson peaccaidh nam
' mairbh, ag smuaintuchadh go maith agus crabhach
' air an Aiseirigh; uime sin is naomh, agus is fallain

'an ſmuainte ghuidheadh airſon nam mairbh, chum 'gu fuaſgalar iad o 'm peaccaidh ſa.' Mac. xii. 42.

*C.* Creud ata thu tarruing o 'n earrunn ſo?

*F.* Gu bheil e ſoilleir, gu 'm bu ghnathachd ſolamunta na h Eaglais Iudhaich urnuidhean, agus iobartan dh ofraladh airſon nam mairbh, aig an am, agus an uair b' i 'n fhior Eaglais, agus theagaiſg i fior aoradh Dhea. Nois ma 's e, gu b' e creidadh treais aite, no Purgadoir, ponc na fior chreideimh annſin, foillſuichte o Dhia, agus air a thoirt do na h Iudhaich, tre beuloideas o na Naoimh; is ponc anois do 'n fhior chreideimh mar an ceudhna am Purgadoir.

*C.* Am bheil barantas air bith cil' agad airſon creidadh am Phurgadoir?

*F.* Tha udharas Eaglais Chrioſd agam; oir dfhoillſuich an Eaglais, gu bheil Purgadoir, no treas aite h ann. Nois tha 'n ſgrioptuir ann iomad aite dheth, 'g ar teagaſgadh ſa go leoir ſhoilleir, gur eigin dhuinn' an Eaglais eiſdachd, agus a freagaradh ſa; agus gu bheil, agus gu bith Crioſd, agus an Spiorad Naomh do ghna, maille ris an Eaglais, chum a treoruchadh ionnſuidh gach uile firinn; agus nach toir geatean Ifrionn am feaſd buaidh' uirre. Ionas agus nach earraidh no mearachd an ni dfhoillſuich, no dh innis an Eaglais mar ſo, ach is eigin gur firinn ro chinnteach ata h ann.

*C.* Na chreid na ceud chreidmhaich gu bheil Purgadoir no treas aite h ann?

*F.* Chreid iad; agus uime ſin, deirſe Tertullian aon do Athreacha an dara linn,—'Air faicin gu 'bheil ſinn' ag tuigſin, gur aitean fo 'n talamh am 'prioſun ſin a 'ta 'n t' ſoiſgeul ag ſoilleirachadh; agus 'am feorling deirionach a 'ta ſinn' ag eidermhinuch-'adh, gu bith gach uile coire air a pianadh tre dail

'na h Aiſeirigh; ni nach cuir duine ſam bith ann 'teageamh, nach bheil an t' anam ag paigheadh ni 'eigin anns na h aitean ſin fo 'n talamh.' L. de anima, c. 58.

Anns an linn cheudhna, deirſe N. Clemaint,—'Theagaiſg N. Peadar dhoibh, am meaſg oibridh 'eile na trocair, nam mairbh dh' adhlacadh, agus 'fos ghuidheadh air an ſon ſa, agus deirc thoirt air 'an ſon.' Epiſt. i. de S. Petro.

*C.* Na chreid creidmhaich an treas linn gu 'n robh Purgadoir no treas aite h ann?

*F.* Chreid iad, agus air an abhar ſin deirſe N. Ciprian anns an treas linn ſo,—'Is aon ni bhith 'tiligte ſam phrioſun gan dol amach as ſin, gus am 'paighidh e 'm feorling deirionach; is ni eile air 'ball duais a chreidheimh fhaighail: is aon ni bhith 'air a chradheadh le pianta fad airſon peaccaidh re 'leaſachadh, agus re ghlanadh le teine; agus is ni 'eile, gach uile peaccaidh do ghlanadh air falbh tre 'fulangaſa. Epiſt. 52. ad Antonin.

San linn cheudhna deir Origenes,—'Ge gu bheil 'fuaſgaladh amach as a phrioſun ſin, air a gheal-'leadh (N. Matth. 5.) giodheadh ata e air a chial-'luchadh, nach tig aon neach mach as ſin; ach 'eiſan a 'ta paigheadh am feorling deirionach.' In Epiſt. ad Roman. et Hom. xxxv. in S. Luc.

*C.* An do chreid creidmhaich an h cheathro linn anns am phonc ſo?

*F.* Chreid iad, agus a deir N. Ambros anns an cheathro linn ſo,—'Ach o 'n tharladh gu bheil N. 'Pol ag radh, amhuil mar tre teine, 'ta ſe feuchuin 'go deimhin, gu 'n ſabhalar e, ach giodheadh ful-'ingidh e pian an teine: chum, air dha bhith air a 'ghlanadh le teine, gu 'n ſabhalar e, agus nach 'pianadh e go brath; mar ata na h anachreidmh-

' aich air am pianadh le teine ſiorruidh.' In c. iii. Epiſt. ad Cor.

Anns an linn cheudhna ſo deirſe N. Ierom,—' Is ' e ſo ni a deir ſe, cho teid thu mach as am phrio- ' ſun, gus am paigh thu eadhon do pheaccaidh ' beag ſa.' In c. v. Matth. Aris deirſe an Naomh ceudhna,—' Cho robh na nithe ſin ann a diamhaoin, ' air an orduchadh leis na ſ͞r Apſtail ; gu 'm bithadh ' cuimhnachan nan muintir a threig a bheatha ſo, ' air a dheanamh ann a diamhiran uabhaſach ur- ' ramach na h Aifrionn ; oir b' aithne dhoibh, gu ' 'n tigeadh buannachd mor d' an ionnſuidh o ſin.' Homil. 3. Epiſt. ad Philip.

San linn ſo fos deirſe N. Ciril dh' Ieruſaleim—' Ata ' ſinn' ag deanabh urnuidh re Dia, airſon an droing ' ſin a fhuair bas roimhin ſe : ag creidſin, gur i ' dian ach-chuinge na h iobairt urramaich ſin, a ' chuireadh air an altair, ro mhor chuideachd nan ' anama ſin fa 'n ofraladh i.' Catech. miſtagog. 5.

*C.* Na chreid muintir an chuigo linn ann a treas aite, no gu 'n robh Purgadoir ann ?

*F.* Chreid iad, agus uime ſin a deir N. Auguſtin ſan linn ſo—' Cho 'n fheudadh do riread radh, ' thaobh cuid Pheaccaidh, ni maithar iad ſan t' ' ſaoghal ſo, no ſan t' ſaoghal chum teachd, mar ' bithadh cuid, ge nach bheil iad maithte ſan t' ' ſaoghal ſo, giodheadh air am maitheadh anns am ' bheatha chum teachd.'—Agus aris, ' Leis an teine ' h aimſirail ſin, mu bheil an t' Apſtal ag labhairt, ' ſabhalar e, giodheadh amhuil mar le teine, cho ' 'n iad peaccaidh mor, ach beag a 'ta air an glanadh.' —Agus aris ; ' Sabhalar e, giodheadh, amhuil mar le ' teine : agus do bhri, gu 'n deireadh, ſabhalar e, ' tha teine air a dhi-mheaſeadh, giodheadh bithidh ' an teine ſin, ni 's truime na gach ni d fheudas

'duine fhulangadh anns am bheatha ſo. Glan mi, 'o Thigharna! ſam bheatha ſo, agus dean mi amh-'uil mar aon, aige nach bith feim air an teine 'leaſachaidh ud.' L. 20. de Civit. Dei. c. 24, &c. L. 21. c. 13. Serm. 41. de Sanctis. et in Pſal. 37.

Agus aris, deirſe an Naomh ceudhna,—'Cho'n 'fheudar aitheadh, nach bheil anama nam mairbh air 'na eatromachadh tre diadhachd an cairdean beo ſa; 'an uair ata iobart an Eidermheadhoinoir air a h 'ofraladh ſuas air an ſon ſa.' In Enchirid. 110. et L. de cura pro mortuis. c. 1.

Aris, 'Ata ſinn' ag leabhadh an Leabhracha 'nam Machabeis mu h iobart ofrailte airſon nam 'mairbh: ach ge nach leabhadh e 'n aite ſam bith, 'ſan t' ſean Tiomna', giodheadh cho bheag an ni 'udharas na h Eaglais uile, a 'ta dealrachadh a-'mach, anns a ghnathachd ſo, far am bheil aite 'aig molladh, no cuimhnachan nam mairbh ann 'urnuidhean an t' Sagairt a 'ta air am bruchdadh a-'mach, d' ar Tigharna Dia ſa, aig altair fein.' L. de cura pro mortuis. c. 1.

*C.* Am bheil tuille dearbhaidh agad airſon a Phurgadoir, agus fos urnuidhean airſon nam mairbh?

*F.* Ata h agam airſon ſin, udharas Eaglais an Dea mhoir cruinnuichte 'n a Comhairlean coitchionta. Air tus; ſhocruich ceud Comhairle Nicein—'An 'uair bhaſichas Eaſbuig, thugadh rabhadh a bhais 'ſa do na h Eaglaiſan uile, agus manachda ſam 'pharaiſt, chum gu 'n deantadh urnuidhean air a 'ſhon ſa.' Can. 65. Arab. Anno Dom. 325.

Shocruich Comhairle na Seins, —'Air do na 'cionta bhith air an toirt air falbh tre peanas, 'is minic ann ſin, mhairtheas corr phian aimſirail 'a 'ta re ghanadh amach tre toradh am pheanais 'fhiuntaich.' Decret. 12. Anno Dom. 1431.

Shocruich Comhairle Floreins,—‘ Gu ’m bheil ‘ anama nam muintir ſin, a gheibh bas ann a ‘ gradh Dhea, go firineach aithreaich: roi’ dhoibh ‘ leoir ſhaſachadh dheanamh, airſon am peaccaidh ‘ deandais, agus dearmaidh tre toradh ſiuntach am ‘ pheanais, air an glanadh le piantan glanaidh.’ Seſſ. ult.

*C.* Am bheil dearbhadh air bith o’n reaſun agad, airſon creidadh am Phurgadoir?

*F.* Tha, do bhri, gu bheil an reaſun ag teagaſgadh dhuinn’ an da ni ſo. Air tus; gu bheil gach peaccadh, bith e riamh go beag, do ghna na chionta ’n aghai Dhea, agus ann lorg ſin, toillteanach air pian o cheartas Dea; agus, ge cia b’ e pearſa a gheibh bas ſo choire a leithaid chionta, gan aithreachas, is eigin duil bhith aige, gu ’m pianadh e le ceartas Dea. An dara h aite; tha cuid pheaccadh ann, anns an tachair neach baſachadh, a ’ta go ro bheag, an dara cuid, trid eatromachd an ſtuigh, no airſon di learſmuaintuchaidh, agus aontuchaidh, ſan ghniomh, ionas nach toill iad pianta ſiorruidh Ifrionn. O ſo leanidh e go ſoilleir, oſbar air ionad nam pianta ſiorruidh, ris an abair ſin Ifroinn; gur eigin fos aite phiantan aimſirail bhith ann, airſon na muintir ſin a gheibh bas anns na cionta beaga ſin, agus ris an aite ſo, deir ſinne Purgadoir no h ionad glanaidh.

*C.* Creud e do dhara reaſun?

*F.* Gu bheil e ſoilleir, amhuil mar ata ſdaid mheadhonach dhaoine ſan t’ ſaoghal ſo, muintir nach bheil go iomlan neochiontach, no fos ann a ſdaid damnaidh ſiorruidh; amhuil ſin, is eigin fos ſdaid mheadhonach fulangaidh, bhith ſan t’ ſaoghal eile, airſon na muintir ſin, nach bheil go ro ghlan, agus Flaitheanas a thoilltin air ball ann deidh bais, no go

ciontach agus a bhith air an tiligeadh ſios chum Ifrionn, air ball ann deidh am bais ſa. Chum ſo dheanamh ſoilleir, ſaoilamid, tri ſeorſa phearſana, bhith maille re cheil' ann aon aite. Air tus; leanabh go h ur air a bhaiſdeadh, air neo firineach a thug amach deagh thoraidh an fhior aithreachais airſon a h uile pheaccaidh ſa. An dara aite; duine ciontach do h aon deth na peaccaidh ſin ma bheil N. Pol ag radh,—' Nach ſealbhich iadſan, a ni an ' leithaid ſin rioghachd Dea am ſaſd.' Gal. v. 19, 28, 21. An treas aite; Pearſa, an dara cuid, nach d' rinn leoir ſhaſachadh airſon a h uile pheaccaidh ſan, a chuaidh thart, do cheartas diadhaidh Dhea, no rinn cuid pheaccaidh beag, agus ni d' rinn e fos aithreachas air an ſon. Nois nam baſichadh na tri ſeorſa pearſana ſo, ſan ſdaid ſo go obbuin, mar eiſamlair 'n an codal, no tre tuitam tighe. Tha 'n ceud neach, eadhon, an leanabh air ur bhaiſdeadh, ſona. Tha dara ſeorſa damnaichte go ſiorruidh chum Ifrionn gan teageamh ſam bith. Ach ma bheir Dia do gach uile dhaoine do reir an gniomhara ſa, mar is cinnteach gu 'n toir e, ciod thig air an treas ſeorſa ſo? Agus cait' an teid iadſan, nach bheil an dara cuid, ann a ſdaid damnaidh ſiorruidh, no go iomlan neochiontach. Cait' an eigin dhoibhſe bhith air an glanadh? 'N ann ann Flaitheanas? Ach ni teid aon ni tha ſalachadh no ſalaichte 'ſteach ann ſin go brath. 'N ann ann Ifrionn? O na pianta ſin, ni 'm bheil ſaorſa ſam bith. Uime ſin is ni ro chinnteach, gu bheil ſdaid mheadhonach ann deidh bais ann. Agus ata e fos cinnteach, gu bheil eadhon na firineaich fein go ro mhinic eaſbuidheach, agus gann nan dleaſdanaſa fein, agus gu 'n toir Dia, am bheatha ſo, do gach duine reir a ghniomhara ſa; agus ata ſo go cinnteach agus gur firinn an t' ſoiſgeul.

*C.* Ciod ata thu tarruing anois o na h argumaida ſo uile ?

*F.* Tha, gu bheil an ni ſin, a 'ta focal Dea 'g innſeadh dhuinn', agus a theagaiſg Eaglais Dea anns gach linn, gus an diugh, mar fhirinn foill-ſuichte le Dia, agus fos an ni tha reaſun ag dearbh-adh, agus ag ſoilleirachadh, araon fior, agus cinn-teach, mar an t' ſoiſgeul. Ach ata focal Dea 'g innſeadh, agus theagaiſg Eaglais Dea anns gach linn, o h am Chrioſd, agus an diugh, gu bheil Purgadoir na h aite meadhonach ann. Uime ſin, is firinn chinnteach, agus dearbhta, gu bheil Purgadoir, no h aite meadhonach ſulangais anaman ann deidh na beathai' ſo ; t' aite nach e Flaitheanas no Ifrionn.

*C.* Ach nach deir an ſgrioptuir,—' Cho dean ' aingidheachd an aingidh dochair air, cia b' e la ' dh iompichar e o h aingidheadh ſa ?'

*F.* Aidaicham, nach dean ſin dochair air, cia b' e la ſan iompichar e, o pheaccaidh ſa, ionas agus eiſan dhruidheadh amach o ghras Dea, agus a bheatha ſhiorruidh : ach deirar gu feud iad, iadſan a dhean-amh ciontach, no toillteanach do phian aimſiraîl.

*C.* Nach deir fos an ſgrioptuir,—' Ma thuiteas ' a chraobh gu tuath no deas, no cia b' e air bith ' aite ſan tuit i, ſan ſin laidhas i ?'

*F.* Freagairam, thaobh na 's aithne dhuitſe, tha 'n tuath, agus an deas, ag ciallucha dh Ifrionn agus am Purgadoir, agus ann ſin, cho 'n bheil an earrunn dad 'n ar aghai ſan ; ach ma 's aill leat e Flaitheanas agus Ifrionn chialluchadh, giodheadh cho 'n bheil am Purgadoir air a dhruidheadh amach le ſin : oir ataſgrioptuir ag luigheaſachadh no ceadeachadh aitean eile, 'g radh,—' No cia b' e ſam bith aite ſan tuit i.'

*C.* Ach nach deir aris an ſgrioptuir,—' Is bean-' nuichte na mairbh a 'ta faighail bas anns an Tigh-

'arna, o so mach deirse an Spiorad, chum 's gu 'suigh iad fois o'n saothair.' Taisb. xiv. 13.?

*F.* Freagairam, gu bheil am bas ag cuir crioch air gach saothair, agus obair, chum slainte, reir briathran ar Slanuighoir ag radh,—'Ata 'n oiche 'ag teachd, an uair nach urradh aon duine obair 'dheanamh.' N. Eoin. ix. 4. Ach ni 'm bheil an uair sin ag cuir crioch air gach fulangas; saor o 'n mhuintir sin, a 'ta go iomlan neochiontach, no air an glanadh go iomlan, trid am fulangas anns am bheatha so lathair, ni 'ta go ro thearc ag tachairt.

*C.* Ach nach deir nam Protestanaich, gu bheil am Purgadoir ag deanamh dimeas air fulangas uile chomasach Chriosd, agus ag aitheadh iomlanachd a shasachaidh sa?

*F.* Freagairam, ma 's e, gu bheil fulangas airson ar peaccaidh ne, san t' saoghal chum teachd dimeasach do lan-shasachadh, no dioladh Chriosd; ann sin is eigin, gu bheil fulangas, air an son, sam bheatha so, mar ata buan-ghiulanadh ar crois, agus toirt amach bitheanta deagh thoraidh a pheanais, agus an aithreachais, chum am bheil, an t' soisgeul do ghna 'g ar n earaladh, fos oilbheimach agus dimeasach do fhulangas agus leoir-shasachadh Chriosd; an ni 's damnaichte re radh.

Osbar, nach bheil an sgrioptuir ag radh, gu bheil an duine firineach ag tuitam, seachd uaira. Seanr. xxiv. 16. ann am peaccaidh beaga; agus giodheadh ann deidh sin uile, tha focal Dea 'g a ghairmadh, mar dhuine firineach. Thoir fanear, anois na tachaireadh, mar is tric ata e tachairt go cinnteach, gu 'm basichadh an samhuil sin do dhuine, air ball 'n a thuitam, sam pheaccadh bheag so; oir ni bheil e na pheaccadh trom, air neocho ghairmar am firineach dheth. Cait' an teid

e ſan ſdaid ſo? No caite ſan cuir thu e? Ma their thu, gu 'n teid e air ball Flaitheanas; thoir ſanear, nach teid am feaſd, aon anam ſalaichte le peaccadh, aſteach ann ſin, ſo a 'ta focal Dea deimhnuchadh, agus ag innſeadh anns na briathran is treis agus is laidire. Ma their thu gu 'n teid e chum Ifrionn, cuimhnich gur ſirineach e, ge ciontach do pheaccadh beag, agus ſin reir an ſgrioptuir fein, a 'ta 'g a ghairmadh mar dhuine ſirineach, agus dilis do Dhia, eadhon ann deidh cheud tuitam, gus an ſeachdo. Nois ata Dia ceart agus ſirineach, agus le ſin, cho 'n urradh do cheartas Dea, an duine ſin leigail gu Ifrionn, oir is ſirineach an ſamhuil ſin do dhuine, reir focal Dea, eadhon, ge gu 'n tuiteadh e, mar an focal faoin, no diamhaoin ſeachd uaira, agus gu 'm baſichadh e ſna peaccaidh bheaga ſin gan am aithreachais aige ni 's mo. Cho 'n urradh e dol Fhlaitheanas anns an ſdaid ſo, ge gur ſirineach e; oir mar ata Dia ceart, ata e fos glan, agus mar nach leig ceartas Dea anam air bith a 'ta ſirineach, bhith damnaichte ann Ifrionn; amhuil ſin, cho leig glaoine Dhea anam air bith ſalaichte, ge ach leis an fhocal is diamhaoine, gu Flaitheanas, gus an glanar an ſmal ſin deth. Uime ſin, tha aite meadhonach ann, airſon leithaid ſo dh anaman agus gheibh bas fo leithaid ſo pheaccaidh bheag, ni nach e Flaitheanas no Ifrionn.

*C.* Tha e uime ſin laghail ghuidheadh airſon nam mairbh?

*F.* Tha e go deimhin laghail, agus maith ghuidheadh airſon nam mairbh anns am Phurgadoir, mar deir an ſgrioptuir a chuala thu cheana; oir ata urnuidhean airſon nam mairbh na nos go ſhean ris chrioſdachd fein, air a ghlacadh o bheuloideas nan Apſtail fein; agus bu ghnathachd e anns an Eaglais

Iudhaich, noch b' i fior Eaglais Dea ſan t' ſean lagh, mar ata e ſoilleir o dhara Leabhar nam Machabeis; nos air a ghrunteadh air gradh crioſduidh a 'ta teagaſgadh dhuinne ghuidheadh airſon gach aon neach ann a feim, agus trocair Dhea dh iarreadh airſon gach neach comaſach air trocair: agus ata mor reaſun againe chreidſin gur e ſo cor moran d' ar braithre a dh eug; agus air an abhar ſin, ata ſinne guidheadh air an ſon ſa. Nois is mor an ni chum dearbhadh no ponc ſo, fios bhith againe, gu 'n do chronaich ar Slanuighoir uile theagaſgan olc agus beuloideaſa nan Sgriobhaich agus nam Phariſaich; agus gu 'n d' rinn e conſboid thaobh bas agus aiſeirigh ann aghai nan Saduſaich; giodheadh cho do labhair e riamh aon fhocal ann aghai an ghnathachd fhollliſach ſo, guidheadh airſon nan mairbh: ach dfhag e e, mar fhuair ſe e; ni nach deanadh eiſan go brath, a thanic chum an t' ſaoghal, dh innſeadh dhuinne toil a h Athair ſa; mar b' e, gu 'n robh an nos no gnathachd guidheaidh air ſon nam mairbh araon neochiontach, diadha, lan do gradh, agus a reir toil Dea. Uime ſin, ata e laighail agus naomh ghuidheadh airſon nam mairbh, chum gu fuaſgaltadh iad o peaccaidh ſa.

## C A I B. XVII.

*Na Seachd Peaccaidh Baſmhoir, air am minuchadh.*

*C.* CIONNAS ata thu gairmadh na ſeachd Peaccaidh Baſmhoir, no Ceannaich?

*F.* Uabhar, Sannt, Druis, Fearg no Corruich, Croas, Fearmad, agus Leiſge.

C. Creud is Uabhar no Uaill ann?

F. Tha miann anamheafarra d' ar feotheais no d' ar meais fein.

C. Carfon ghairmar an Uabhar na peaccadh ceannach agus bafmhor?

F. Do bhri, gur i ceann agus tobar ioma' peaccadh bafinhor eile.

C. Creud iad na peaccaidh eile fin?

F. Gloir-dhiamhaoin, Bragadh, Cealgoirachd, Gloir-mhiann, Ruchuis no Ceannardas, Andanadas, agus Tair do chach eile.

C. Creud is Gloir-dhiamhaoin ann?

F. Tha miann anacneafta mollaidh dhaona.

C. Creud is Bragadh ann?

F. Tha bruidhann amideach mioreafanta do ghna umaine fein.

C. Creud is Cealgoirachd ann?

F. Tha tuilleadh crabhaichd, diadhaichd, agus fubhailce dhealbhadh dhuinne fein, na tha do riread againe.

C. Creud is Gloir-mhiann ann?

F. Tha miann anacneafta h onoir no inmhe.

C. Creud is Ruchuis no Ceannardas ann?

F. Tha tair mhor air luchd eile, ceangailte ri miomhodh agus obbuinne.

C. Creud iad nianan no fliochd eile na h Uabhair?

F. Tha Danartachd, Eafaontas, Eafumhlachd, agus Neothaingalachd.

C. Creud is Danartachd no Ceandanadas ann?

F. Tha feafamh antoiloil, no tean leantin r' ar barrail fein ann aghai breitheanais ar luchd-feotheais fa.

C. Creud is Eafaontas ann?

F. Tha eafaraid no coiftrith ann a briathran no focail riufan d' am bu choir dhuinn' araon aontuchadh agus geilleadh.

*C.* Creud is Easumhlachd ann?

*F.* Tha crosantachd ri parantan agus uachdarain eile, no bhith neofhreagareach dhoibh.

*C.* Creud is Neothaingalachd ann?

*F.* Tha diochuimhne no dearmad nan socharan a fhuairar o Dhia no dhuine.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gur peaccadh basmhor an Uabhar?

*F.* Do bhri gu bheil sinn' ag leabheadh,—' Oir ' ata Dia ag cuir ann aghai 'n uaibhraich, ach ag ' toirt a ghras sa dhoibhsin ata iorifeal: uime sin, ' islichibh sibh fein fuidh laimh uilechumhachdach ' Dhea chum agus gu 'n arduich e sibh ann am iom-' chuidh.'—Agus aris; ' Ata 'n Uabhar graineamhuil ' ann lathair Dhea agus dhaoine.' 1. N. Peadar. v. 5, 6. Eccles. x. 7.

*C.* Creud iad leigheasa na h Uabhair?

*F.* Deagh theagasg naomh Chriosd ghnathachadh go tric ag radh,—' Thigibh m' ionnsuidhs' uile ata ' re saothair, agus fo throm uallaich; agus bheir ' mise fois dhuibh; agus foghlumibh uam; oir ata ' mi macanta agus iorisеal ann criodhe, agus gheibh ' sibh fois d' ar anama se.' N. Matth. xi. 18, 19. Agus a smuaintuchadh go maith gur peaccaich dhuslach sinne go lear, agus gu pill sinne go grad aris gu duslach; agus ge cia b' e sam bith ni a 'ta againe, no 'ta sinn' ag deanamh, no ni sin: gur e sin tiodhlacadh airid an Dea mhoir.

*C.* Creud an subhailce 'ta coineamh na h Uabhair?

*F.* Iorisalachd a 'ta teagasgadh dhuinne meas surrach, agus beag bhith againe dhinn fein,—' Oir ge ' b' e neach dh ioriѕlichas e fein arduichar e.' N. Matth. xxiii. 12.

*C.* Ciod is coir chodhunadh o so?

*F.* Gu 'm bu choir dhuinn' air coguisa fein cheas-

nachadh go maith thaobh peaccadh na h Uabhair; oir is olc ro h innleachdach i tha go minic ag mealladh moran do thruaidhean bhochd bhafmhor; ann mead agus nach creid iadfan a 'ta ciontach di, go ro mhinic, gu bheil iad uaibhrach. O thugamid an aire nach meallar finne leis an deamhain fholluis fo! deanamid faire, agus urnuidh do ghna 'n a h aghai; na caomhnamid faothai no pian fam bith, chum a tiligeadh as ar 'n anam, ma fhaoilas finne, nach bheil cuid aice annine; ni 'm feud dearbhadh ni 's foilleir bhith ann, finne bhith uaibhrach, na finne fein fhaolfin mach as a ruigfin, agus a comais. Agus cuimhnichamid nach bheil Dia, no firinn, no gras, no fioth-chainte maille ris na h uaibhraich.

*C.* Creud is Sannt ann?

*F.* Tha miann anacneafta beartais.

*C.* Creud an uair is peaccadh bafmhor an Sannt?

*F.* Dara cuid, an uair fhantichas finne go h eagcoirach an ni fin bhuinas do dhuin' eile, agus ata ni luach-mhor; no'n uair dhiultas finn' an ni fin bhuinas dhuinne fein thoirt dhoibhfin, a 'ta ann a feim agus ann a cruog mhor.

*C.* Cionnas dhearbhas tu an ceud cuid?

*F.* O 'n fgrioptuir, far am bheil N. Pol ag radh, —'Ach an dream le 'n aill bhith beartach tuitidh 'iad ann ioma' buaireadh, agus an riob' an Diabh-'ail, agus an iomad ainmhiann amideach, agus 'ciurail a bhathas daoine ann am milleadh agus ann 'fgrios: oir is e gaol an airgeaid freamh gach uilc.' 1. Tim. vi. 9, 10.

*C.* Cionnas dhearbhas tu an dara pairt?

*F.* Fos o 'n fgrioptuir, far am bheil N. Eoin ag gradh—'Ach cia b' e neach aig' am bheil maoin an 't' faoghail fo, agus a chi a bhraithair ann uireaf-'bhuidh (no eigeanas) agus a dhruidas a chriodhe

'’n a aghai, cionnas ata gradh Dea ag gabhail
'comhnuidh annſan? 1. Eoin. iii. 17.

*C.* Ciod an dearbhadh eil' ata agad airſon an deirc?

*F.*—' Ach thugibh uaibhe deirc do na nithe a ’ta 'agaibh, agus feuch ata na h uile nithe glan dhuibh. Aris,—' Saor do pheaccaidh le deirc agus t' ain 'gidheachd le trocair do na bochdan.' N. Luc. xi. 41. Daniel. iv. 24.

*C.* Co iad niana no ſliochd na Sainnt?

*F.* Cruas-criodhe, Ainiochd do na bochdan, Curam gan fhois, Dearmad nithe neamhaidh, agus Muingin ann a nithe an t' ſaoghail.

*C.* Creid eile?

*F.* Uiſaircachd, Mealltoirachd, Cealgoireachd, Spuiluin, Gaoid, agus Braid.

*C.* Am bheil an Sannt na dubhailce olc?

*F.* Tha go deimhin, oir ata duine ſanntach ainiochdor, ata dubhailce ſo toirt air an nadur diochuimhnachadh; ionas agus dol ann coiſtrith agus lagh, maille re Athair, a Mhathair, a Bhraithair, a Phiuthar, agus a luchd-daimh is diliſe, tha ſe cruaidh chriodhe do na bochdan, ni gluaſar e le ’n ur nuidhean no le ’n deura: ach ata ’g antromachadh gach uile ’n uair ata ſin ’n a chomas chum a ſporan lionadh leis an ni choiſain an duine bochd feadh ioma' blianadh le fallas a ghnuis, agus obair a laimh ſa, cho ſeaſamh e aig eagcoir air bith ma ’ſe gu ſeud e buannachd fhaotin, ni caomhn e nithe naomh no ſaoghalta, uaigneach, no folluiſach, ach tha ſuil aige air gach ni: tha e gan fhois gan tamh eadear miann bhith aig' agus eagal cailleadh. Tha e claointe go iomlan agus ſuidhaichte air an t' ſaoghal ſo; ni bheil curam aige ma ’n t' ſaoghal eile, air dha mhuingin bhith ſuidhaichte ſan t' ſaoghal ſo; agus ni ’m bheil earbſa Dhea ’n a chriodhe.

*C.* Creud iad leigheasa na Sainnt ?

*F.* Smuaintuchadh go maith, gur gne dh' iodoil aoraidh an Sannt a reir an sgrioptuir ag radh,—'Uime sin claoibhibh bhar buill a 'ta air an talamh 'striopachas, neoghloine, fonn collaidh, ainmhianan agus Sannt, ni a 's iodol aoraidh; nithe airson 'am bheil fearg Dea a teachd air clainne na h 'easumhlachd.'—Agus aris, 'Deiram ribh gur fursasde do 'n chamhail dol tre chro na snathaid na do 'dhuine saibhir dol asteach do rioghachd Dea.' Colos. iii. 5, 6. N. Matth. xxiv.

*C.* Creud iad na subhailcin a 'ta ann aghai na Sainnt ?

*F.* Tha feilach, a bheir air duine thoirt go saor do na bochdan. Fireantachd a bheir da gach duine a chuid fein : agus focal an Tigharna Iosa chuimhnachadh, mar a dubhairt e,—'Is mo beannachd 'thabhairt no ghabhail.' Agus aris, deir N. Pol,—'An ti chuiras go gann, buainidh e go gann; 'agus an ti chuiras go pailte, buainidh se go 'pailte mar an ceudhna: oir is toigh le Dia an 'neach a bheir go suilbhar.' Gniomh. xx. 35, 2. 2. Cor. ix. 6, 7.

*C.* Ciod is coir dhuinne chodhunadh o so ?

*F.* Bu choir dhuinne smuaintuchadh air so,—'Nach tug sinne ni air bith leine do 'n t' saoghal, 'agus is soilleir e, nach urradh sinn' ni sam bith 'thoirt as. Uime sin, air dhuinne biadh agus ao-'dach bhith againe, bithamid toilichte le sin.' Nois cho bhith na nithe feimail sin dhioth air aon neach a dh iarras air tus rioghachd Dea, agus a cheartas sa, tha gealladh agus focal Chriosd againe airson sin. Thoir eisdachd aris do 'n Apstal,—'Bithadh bhar 'caithe beatha as eugmhais Sainnt, agus bithibh 'toilaichte leis na nithe a 'ta lathair agaibh; oir

'a dubhairt ſe, cho 'n fhag, agus cho treig mi thu 'am feaſd.' 1. Tim. vi. 7. Eabh. xiii. 5.

*C.* Creud is Druis ann?

*F.* Tha miann anacneaſta peaccaidh, no toilleachas inntinn na feola.

*C.* Cionnas dhearbhas tu antromachd am pheaccaidh graineamhuil ſo?

*F:* Do bhri, gu 'n robh an ſaoghal go iomlan aon uair air a bhatheadh, agus bailte no cathreacha Shodoim agus Ghomorrai, air an loſgeadh le teine o neamh airſon am pheaccadh ſo. Faic air ſo Gen. vii. 21. agus xix. 25.

*C.* Creud eil' an dearbhadh a 'ta agad?

*F.* So,—' Oir ma chaitheas ſibh bhar beatha ſa 'a reir na feola, gheibh ſibh bas; ach ma mharbhas ſibh trid an Spiorad gniomhara na feola, bithidh ſibh beo.' Rom. viii. 13.

*C.* Creud iad ceimana na Druis?

*F.* Smuainte, Tlachd, Aontuchadh, agus Gniomh.

*C.* Creud iad niana no ſliochd na Druis?

*C.* Striopachas, Meirdreachas, Adhaltranas, Truaillagadh toileach, Sealladh neogheamnuidh, Feinbhuintin, mear Phogan, agus Comhraidh ſuarach.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gur peaccadh baſmhor fein thruaillagadh toileach.

*F.* O 'n ſgrioptuir, far am bheil ſinn' ag leabhadh gu 'n do mharbh Dia Onan, air an aite, airſon dorteadh an t' ſhiol naduir as gnathachd dligheach a' phoſaidh chum gineadh a bhacadh; an gniomh a 'ta ſgrioptuir ag gairmadh na ni grainealach,—' Agus do chuir an gniomh rinn Onan, fearg air an 'Tigharna, uime ſin mharbh an Tigharna Onan 'mar an ceudhna.' Gen. xxxviii. 9, 10.

*C.* Carſon is peaccadh baſmhor Pogan ainmhiannach agus fos mothaghaidh druiſamhuil?

*F.* Do bhri, gu bheil iad go dian ag deaſachadh chum ſtriopachas agus fein thruaillagadh.

*C.* Am peaccadh air bith poga tre ſlighe ſiobhailtachd, mar a 'ta 'n uair thacharas neach re caraid no coigreach ?

*F.* Cho 'n bheil iad nam peaccaidh.

*C.* Creud iad leigheaſa na Druis ?

*F.* Tha ſmuaintuchadh go maith air beiſdalachd am pheaccaidh ſo, agus leis am bheil ſinn' ag deanamh ar cuirp ſa a bha nam buill aige Crioſd ; gu bhith nam buill ſtriopaiche,—' Nach bheil ' fios agaibh (deirſe N. Pol) gur iad bhar cuirpſa ' buill Chrioſd ? Uime ſin, an gabh miſe buill ' Chrioſd, agus an dean mi buill ſtriopaiche dhiubh ? ' Nar leigeadh Dia. Nach bheil fios agaibh, an ti ' a 'ta ceangailte re ſtriopaiche, gur aon chorp ria e ?" 1. Cor. vi. 15, 16.

*C.* Creud eile ?

*F.* Tha ſmuaintuchadh gu bheil Dia fein, agus Aingil naomh ſa nam fiadhnuiſan air ſin, cia uaigneach ſam bith a dfheudas e bhith.

*C.* Creud an ſubhailce ata dol annaghai na Druis ?

*F.* Geamnuidhachd, a bheir oirne, gach ſuaimhnas feoilmhor ſheachnadh.—' G' ar moladh mar ' miniſdara Dea, ann mor fhoighidin, ann ſaothair, ' ann troſgadh, ann an geamnuidhachd no fior ' ghloine.' 2. Cor. vi. 6.

*C.* Cionnas dhearbhas tu mor inmhe, no feotheas no ſubhailce ſo ?

*F.* O 'n ſgrioptuir, far an deir ſe ma'n luchd-gheamnuidh,— Is iad ſo an dream nach do ſhalaichadh ' le mnaan ; oir is oighean iad ; is iad an dream ' ata leantin an Uain, cia b' e aite an teid e ; ſhaor- ' eadh iad ſo o mheaſg dhaoine.' Taiſb. xiv. 4.

*C.* Creud is coir chodhunadh o ſo ?

*F.* Teitheadh o neoghloine na 's moa na o'n bhas, agus o gach cuideachd chunnardach, no fathan eile a dfheudadh finne chuir ann a cunnartas buaireaidh fan ghne fo, ni 's mo na o thigh buailte le plaigh, no galar bafmhor ; cho 'n urradh plaigh thoirt air falbh, ach beatha aimfirail a chuirp amhain, ach marbhidh neoghloine t' anam go fiorruidh. Uime fin, is eigin dhuinne teitheadh anns gach uile h am ; oir is cogadh fo, anns neach ceadichar dhuinne tachairt ris an namhaid, no 'n aghai thoirt dha, ach faothrich le t' uile neart bhith glan agus geamnuidh ; oir is e fo arn aon dion, agus guidhamid air Dia an fubhailce fo thoirt dhuinne.

*C.* Creud is Fearmad ann ?

*F.* Tha dubhachas, no gearan mu mhaoin luchd eile ; ann mead agus gu 'n faoilar, fin ar feotheas fein lugachadh no dheanamh na 's lugha.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gur peaccadh bafmhor am Fearmad ?

*F.* Do bhri,—' Tre Fearmad an Diabhail a thanic ' am bas ionnfuidh an t' faoghal, agus b' e 'm Fear- ' mad abhar gach uile peaccadh.' Gliocas. iii. 24.

*C.* Creud iad niana na Fearmaid ?

*F.* Fuath, Cul-chainaidh, Dimeas, Tairchuifne, Breith-obhuin, Mafladh, Coiftrith, agus Aoibhneas mu dhochair, agus olc luchd eile.

*C.* Creud iad leigheafa na Fearmaid ?

*F.* Tha fmuaintuchadh, gu 'n fpuilin am Fearmad finne do gradh Dhea, agus ni finne mio-dhealbhte coflach ris an Diabhal.

*C.* Creud i an fubhailce a 'ta 'n aghai na Fearmaid ?

*F.* Tha gradh braithrail, an ni is e cothar agus dealbh an chriofdachd, agus uime fin, deirfe Criofd, —' Aithne nuadh bheiram dhuibh, gu gradhich ' fibh a cheile mar ghradhaich mife fibh, gu 'n

'gradhich ſibh fein a cheile mar an ceudhna. Leis 'ſo aithnichidh na h uile dhaoine, gur ſibh mo 'dheiſciobail ſe, ma bhithas gradh agaibh fein da 'cheile.' N. Eoin. xiii. 14, 15.

*C.* Creud is coir tharruing o ſo?

*F.* Tha fuath thoirt do 'n daoiſhear ſo, agus a h uile dheamhaina ſa; agus le t' uile neart cuir ann aghai a cheud gluaſaidh ſa, agus air gach uile fath, feim a dheanamh dheth na tri leigheaſan airid ſo na crioſdachd, eadhon gradh, ioriſlachd, agus urnuidh bith-bhuan ri Dia, agus le ſo, dionar an t' anam o dhubhailce na Fearmaid.

*C.* Creud is Craos ann?

*F.* Tha anabarachd anacneaſta beidh no deoch.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh gur peaccadh baſmhor an Craos?

*F.* O 'n ſgrioptuir far am bheil e 'g radh,—'Nach 'ſealbhich meiſgairan rioghachd Dea.'—Agus aris, 'Thugibh an aire dhuibh fein, an d' eagal uair air 'bith, gu 'm bith bhar chriodhe fuidh uallach le 'Craos (no geocairachd) agus le meiſg, agus gu 'n 'tig an la ud oribh go obhuin.' 1. Cor. vi. 19. N. Luc. xxi. 34.

*C.* Creud iad niana no ſliochd na Craois?

*F.* Caibhais no Ceilciracd, Anachaint, Bualaidh, Coiſtri, Mionnan, Diamhaſladh, Dortadh fola, agus Muirginas no neomhothaghadh cuirp agus anaim.

*C.* Creud iad leigheaſa na Craois?

*F.* Tha ſmuaintuchadh air treigeanas Chrioſd, agus meaſarrachd a Naoimh ſan, agus nach ſealbhich luchd-miſg agus Craois rioghachd Dea go brath, '—Oir ata moran ag gluaſadh, (deirſe N. Pol) 'mu 'n labhair mi go minic, agus mu 'n bheil mi 'nois eadhon ag gul ag labhairt ribh; gur iad 'naimhde crann ceuſaidh Chrioſd. Dream d' an

'deireadh bhith air an ſgrioſadh, d'an Dia am bru ; 'aig' am bheil an gloir 'n an naire.' Philip. iii. 18, 19.

*C.* Creud is coir chodhunadh o ſo ?

*F.* Tha gur coir ſmuaintuchadh go maith air na ſirinnin ſgrioptuirach ſo, tha go minic air an labhradh amach ann aghai dubhailce 'na Craois, agus anamheaſarrachd, agus air nan anaoibhinean ceangailte riu. Agus uime ſin, na bithamid am feaſd go cuthaiche, agus amidach, no go mio-reaſanta, agus ar coir dhligheach ſa air rioghachd ſiorruidh Dea, maille ris gach uile aoibhneaſan eigineach ſin ata re fhaotin ann rioghachd neimh, chreiceadh airſon ni go ſuarach, agus go bruidail ri ſaſachadh feadh tiotadh beag ar miann feoilmhor ſa. Deanamid peanas agus marbhamid ſinn' fein tre meaſarrachd ann a biadh agus deoch ; agus cuimhnichamid do ghna air ſo,—' Nois ata oibre na feola ſollui-'ſach ; a 's iad ſo iad, adhaltranas, ſtriopachas, 'neoghloine, meiſg, geocairachd (no Craos) agus 'an leithaidin ſin ; mu bheil mi 'g innſeadh dhuibh 'roi' laimh, mar dh innis mi dhuibh cheana mar 'an ceudhna, nach ſealbhich iadſan a ni an leith-'aidin ſin rioghachd Dea mar oighreachd.' Gal. v. 19, 21. Faicibh o gheocairan, agus a mheiſgaira naimhde crois Chrioſd, caite re coſlach am bith bhar cuidbhroinn deirionach, o nach bheil pairt agaibh ann rioghachd Dea,—' Uime ſin, cuiramid dhinn 'oibre an dorchadais, agus cuiramid umaine ar-'machd an t' ſollnis ; gluaiſamid go cubhuidh mar 'anns an la ; ni h ann, ann ruidhteireachd agus ann 'a meiſg.' Rom. xiii. 12, 13.

*C.* Creud is Corruich no Fearg ann ?

*F.* Tha miann anacneaſta dioghaltais.

*C.* Cionas ata thu dearbhadh gur peaccadh baſ-mhor an Chorruich no 'm Fearg ?

*F.* O 'n fgrioptuir, far am bheil e 'g radh,—' Ge
' b' e neach aig' am bith fearg r' a bhraithair gan
' abhar, bith fe ann cunntart am bhreitheanais :
' agus ge b' e neach a deir r' a bhraithair Raca,
' bithidh fe ann a cunntart na comhairle ; agus ge
' b' e neach a deir amadain, bithidh fe ann cunntart
' teine Ifrionn.' N. Matth. v. 22.

*C.* Creud iad niann no fliochd na Corruich ?

*F.* Fuath, Att no Bord, Cuthach, Glaodhaich, no mor bhruidhann, Bagraidh, Tuailas no Aimhleas, Malluchadh, Diamhafladh, agus Mort go tric.

*C.* Creud iad leigheafa na Corruich no 'm Feirg?

*F.* Tha chuimhnachadh air naomh theagafg Chriofd a deir,—' Ann bhar foighidin fealbhichidh fibh bhar
' 'n anama fein.'—Agus aris, ' Bithibh caoimhnail
' teochriodheach do cheile, ag tabhairt maitheanas
' do cheile, eadhon mar thug Dia mar an ceudhna
' maitheanas dhuibhfe ann Criofd.' N. Luc. 21. 19.
Ephef. iv. 32.

*C.* Creud an fubhailce a'ta ann combair na Corruich?

*F.* Tha feart na foighidin a 'ta cumail fuidh annionfe, gach uile pais, agus miann dioghaltais.

*C.* Cionnas ata thu dearbhadh feim agus fpionnadh na foighidin.

*F.* O 'n fgrioptuir a deir,—' Oir ata feim agaibh
' air foighidin, chum ag deanamh toil Dea gu 'm
' faidh fibh an gealladh.' Eabh. x. 36.

*C* Creud is coir dhuinne chodhunadh o fo ?

*F.* Tha eifdachd a thoirt do na leafona neamhai' fo air an cuir fios go tric fan fgriobhuin naomh ann aghai Corruich agus dioghaltais ; iadfan fhoghlumadh go maith, agus an leantin ann a gnathachd,
—' Na diolibh olc airfon uilc, do dhuine fam bith.
' Ma dfheudas e bhith, mhead 's a 'ta ann comas
' dhuibhfe, bithadh fioth-chaint agaibh ris gach uile

'dhaoine. A chairdean gradhach na deanibh dioghaltas air bhar ſon fein, ach thugibh aite do 'n fheirg; oir ata ſe ſgriobhta, is leams' an dioghaltas agus iocidh mi e deir an Tigharna. Uime ſin, ma bhithas do namhad acrach, thoir biadh dha; ma bhithas e tartmhor, thoir deoch dha; oir le ſo dheanamh, carnidh tu eibhle teine air a cheann: na tugadh an t' olc buaidh ort, ach beirſe buaidh air an olc leis a mhaith.'—Aris, 'Cuiribh umaibh an nuadh dhuine. Bithadh fearg oirbh, agus na peaccichibh, agus na laidheadh an ghrian air bhar Corruich, agus na tugibh aite do 'n Diabhal. Bithadh gach uile ſearbhas, agus Corruich, agus fearg, agus garrthaich, agus toibheum air an togail uaibh, maille ris gach uile mhirun, agus bithibhſe caoimhnail do cheile.' Rom. xii. 17, gus 21. Eph. iv. 24, gus 32.

*C.* Creud is Leiſg' ann?

*F.* Tha ſgiothas inntinn ag dearmadadh toiſach agus rachadh air aghaidh ann a nithe maith.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gur peaccadh baſmhor an Leiſge?

*F.* O 'n ſgrioptuir a 'ta 'g radh,—' Uime ſin do bhri gu bheil thu meagh-bhla, agus nach bheil thu aon chuid fuar no teath ſgeithidh mi thu mach as no bheul.'—Agus aris, 'Tiligidh ſe an ſearbhaiſach mi tharbhach ſin chum dorchadas iomallach, ann ſin bith gul agus gioſgan fhiacail.' Taiſb. iii. 17. N. Matth. xxv. 30.

*C.* Cia 'n uair ata 'n Leiſge na peaccadh baſmhor?

*F.* Go tric agus a leaſa bhriſas ſinn' aon air bith deth aitheanta Dhea agus na h Eaglais.

*C.* Creud iad niana no Leiſge?

*F.* Meagh-bhlathas, Leanabidhachd, Neo-chrabhachd, Sgiothas beathai', Fuath do nithe ſpioradail agus Mimhuingin as trocair Dea.

*C.* Creud iad leigheasa na Leisge?

*F.* Tha go tric briathran an Faidh Ieremia chuimhnachadh ag radh,—' Gu ma malluichte gu'n robh an ' ti do ni obair an Tigharna go cealgach.' Ier. xlviii. 10.—Agus smaintuchadh ciod an curam leis am bheil daoin' ag deanamh an gnothachan saoghalta fein.

*C.* Creud an subhailce tha ann comhair na Leisge?

*F.* Tha diochal, an ni, do ni sinn' curamach eudmhor ann ar dleasdanasa araon do Dhia agus dhuine, —' Thugibh fanear, deanibh faire agus urnuidh: ' oir ni 'm bheil fios agaibh cuine thig an t' am sin; ' no cia 'n uair a thig Maisdair an tighe, 'n ann air ' feascar, no air mheadhon oiche, no anns am mhai- ' din? An d' eagal air teachd dhasan go h obhuin, gu ' faidh e sibh 'n ar codal.—Deanibh spairn chruaidh ' gu 'dol astigh air a gheata chumann: oir deiram ' ribh, gu 'n iarr moran dol asteach air, agus nach ' urradh iad.' N. Mar. xiii. 33, 35, 36. N. Luc. xiii. 24.

*C.* Creud is coir dhuine tharruing o so?

*F.* Go minic chuir an lathair ar suilan, beatha, fulangas agus bas Mhic Dea; neach nach robh riamh diamhaoin, ach do ghna deanamh toil a h Athair sa. Uime sin, cuimhnichamid, gu bheil suil ar Maisdair do ghna oirn' agus le sin, thugamaid fanear eisan thoileachadh, cho 'n e 'mhain tre ni eigin dheanamh, bhri gur e sin araon a thoil, agus a h ordugh sa; ach fos arn uile shaothair, agus obair dheanamh go maith. Smuaintichamid gur eigin dhuinn 'an t' am gaorrid, an t' am priosoil so chaitheadh chum am buannachd a's moa tharruing as,— ' Ag saothreachadh le deagh oibre ar gairm agus ar ' taoghadh sa dheanamh cinnteach.' 2. Peadar. i. 10. Cuimhnichamid, ciod an cunntas air aon la dh iarrar oirne thaobh caitheadh ar 'n aimsir uile; agus caite sam solich na leisgaich an cinn sa aig an la sin?

## C A I B. XVIII.

### *Nam Peaccaidh ann aghai Spioraid Naoimh air am minuchadh.*

*C.* CIA lion peaccadh ata 'nn, ann aghai Spioraid Naoimh?

*F.* Tha ſia, eadhon, Eadochas ſlainte, Andanadas air trocair Dea, An fhirinn chinnteach chonſpoideadh, Fearmad ri maith aithnichte luchd eile, Antoileal-achd ſam pheaccadh, agus Neo-aithreachas deirionach.

*C.* Creud is Eadochas ſlainte ann?

*F.* Tha mi-mhuingin no lag earbs ann a trocair agus cumhachd Dea; mar nach bithadh iad neartor ni 's leoir chum ar ſabhaladh ne. B' e ſo peaccadh Chain an uair dubhairt e,—'Tha mo pheaccaidh ſa 'ni 's moa na gu feudin maitheanas fhaighail annta:' b'e ſo fos peaccadh Iudais an uair a dubhairt e,—'Do 'pheaccaich mi ann am brath na fola neochiontaich. 'Agus air tiligeadh uaidhe nam piofa airgeaid anns an 'teampul dfhalbh ſe, agus air im-eachd dha, chroch 'ſe e fein.' Gen. iv. 13. N. Matth. xxvii. 4, 5.

*C.* Creud is Andandas air trocair Dea ann?

*F.* Tha muingin no earbs' amidach ſlainte, gan deagh beatha, no gan churam air bhith na aitheanta choimheadh: mar ata acaſan leis an aill bhith ſabh-ailta tre creideamh amhain gan deagh obair ſam bith.

*C.* Creud is Conſpoid a dheanamh ann aghai na firinn chinnteaich?

*F.* Tha go h antoiloil bhith ag cuir ann aghai puinc fhoillſuichte na creideimh, no ſlighe an Tigharna chlaonadh tre cumadh, agus dealbhadh bhreugan agus maſlaidh: mar ata na h Eireacaich ag deanamh, an uair ata ſiad ag teagaſgadh an t' ſluaigh ain-eolach

gu bheil na Caitholaich ag aoradh iomhaighan mar Dhee; agus ag toirt do h Aingil agus Naoimh an onoir, ſin a 'ta dligheach amhain do 'n Dia bheo, no gu bheil am Papa airſon beagan airgeaid ag toirt maitheanas, agus comas gach peaccaidh is aill leine dheanamh: nois breugan ni 's moa na ſo, ni 'm feudar le neach air bith an dealbhadh.

*C.* Creud is Fearmad ri math luchd eile ann?

*F.* Tha dubhachas no doilgeas aig fas, no teachd amach luchd eile ann ſubhailce agus iomlanachd; mar chiar aig Eireacaich, an uair ata ſiad re fanoid agus fo mhor thriobloid ma throſgaidh tric, urnuidhean, feiſdean, gniomhara dheirc, moidan agus ordugha naomh na h Eaglais Caitholaich, 'g an gairmadh ſaobh-chrabhadh agus diamhaoinas: do bhri nach bheil aca fein 'n an Eaglais leithaidin ghnathachdan diadha'.

*C.* Cionnas dfheuchas tu truime pheaccaidh ſo?

*F.* O'n ſgrioptuir, far am bheil e 'g radh,—'Oir 'ma pheaccichas ſinne le 'r lan toil thareis dhuinn' 'eolas na firinn fhaighail, ni 'm fagar tuilleadh 'dhuinn' Iobart airſon peaccaidh, ach duil eaglach 're breitheanas, agus feirg theintach a ſgrioſas an t' 'eaſcaraid.'—Agus aris,'Oir b'fearre dhoibhſe bhith, 'gan eolas bhith aca air ſlighe na fireantachd, na thareis a h eolas fhaighail, pilleadh o'n aithne naomh 'a thugadh dhoibh.' Eabh. x. 26. 2. Peadar. ii. 21.

*C.* Creud is Neo-aithreachas deirionach ann?

*F.* Tha bas fhaighail araon gan aithreachas, gan aidmhail, no cobhrughadh criodhe airſon peaccaidh; mar ata iadſan ag baſachadh mu 'n deirar,—'A 'dhaoine cruaidh-mhuinealach, agus neo-thiomchioll-gheart ann criodhe, agus ann an cluaſan, ata 'ſibh a ghna ag cuir ann aghai an Spioraid Naoimh.' Gniomh. vii. 51.

*C.* Carſon a deirar nach maithear na peaccaidh ſin anns an t' ſaoghal ſo, no ſan t' ſaoghal eile.

*F.* Cho 'n ann do bhri, nach bheil comas no cumhachd ann an Dia, no ſna Sacramaidean chum am mhaitheadh, ma dh aidhichas ſinn iad, agus ma bhithas ſinne bronach air an ſon ſa: ſaor amhain o Neo-aithreachas deirionach ma bheilar ag leabhadh, —' Tha peaccadh ann chum bais, ni 'm abram, gur ' coir dha neach guidheadh airſon ſin.' 1. Eoin. v. 16. Ach deirar ſin do bhri, gur tearc ni daoine peanas criodhoil agus fior aithreachas air an ſon.

*C.* Cionnas dhearbhas tu gu 'n toir Dia maitheanas dhuinn' annta, ma bhithas ſinne do riread bronach air an ſon, agus ma dh aidichas ſinn' iad?

*F.* O 'n ſgrioptuir naomh a deir,—' Ma dh ' aidichas ſinn' ar peaccaidh, ata eiſan firineach agus ' ceart chum ar peaccaidh ne mhaitheadh dhuinn', ' agus ar glanadh o gach uile neo-fhireantachd.' 1. Eoin. i. 9.

*C.* Cia lion peaccadh a 'ta glaodhach chum neamh airſon dioghaltas?

*F.* Ceithair.

*C.* Creud iad?

*F.* Mort antoiloil, Peaccadh Sodoim, Antromachadh, no foireignadh nan bochdan, agus Mealladh luchd-oibridh deth truaraſdal ſa.

*C.* Creud is Mort antoiloil ann?

*F.* Tha toirt air falbh go foirnearteach, agus eagcoirach beatha luchd eile.

*C.* Cionnas dfheuchas tu truime pheaccaidh ſo?

*F.* O 'n ſgrioptuir, far an dubhairt Dia re Cian, —' Ciod a rinn thu? Ata guth fola do Bhraithair ' ag eigheadh ormſa as an talamh; air an abhar ſin, ' anois bith tu malluichte air an talamh a dfhoſgail ' a beul ſa ghlacadh fuil do bhraithair as do lamh ſa.'

Agus aris, — ‘ Iadſan uile a ghlacas an claidheamh, ‘ tuitidh ſiad leis a chlaidheamh.’ Gen. iv. 10, 11. N. Matth. xxvi. 52.

*C.* Creud e Peaccadh Sodoim ?

*F.* Tha peaccadh colla ’n aghai naduir, an ni ſe dortadh toileach an t’ ſiol naduir as gnathachd dligheach am phoſaidh ; no h ainmhiann bruidail marri cineal neo-dhligheach.

*C.* Ciod ata h agadh ann aghai ſo ?

*F.* Tha ni ſin, tha ſinn’ ag leabhadh mu’n na Sodomaich, agus am peaccaidh ſan—‘ Sgrioſidh ſinn’ an ‘ t’ aite ſo, do bhri gu ’n dfhas an glaodh acaſan mor ‘ an lathair ar Tigharna.’ Gen. xix. 13. Agus bha ſiad air an loſgadh le teine o neamh.

*C.* Creud is Antromachadh no foireignadh nam bochdan ann ?

*F.* Tha buintin cruadalach aintigharnail agus eagcoirach ri iochdarain agus bochdan.

*C.* Ciod ata h agad o ’n ſgrioptuir ann aghai ſo ?

*F.* Tha na ſgrioptuira ſo—‘ Ni dean thuſa lea‘ trom air bantreabhach agus dileachan air bith, ma ‘ ghoirtichas tu iad air aon chor, glaodhidh iad ‘ chugamſa, agus eiſdidh mi an glaodh ſa, agus laſidh ‘ m’ fhearg, agus marbhidh mi ſibhſe leis an chlaidh‘ eamh.’—Agus aris, ‘ Anoibhine dhoibhſe a ’ta ‘ deanamh reachdan eagcoirach chum gu ’n an‘ tromichadh iad na bochdan ann breitheanas; agus ‘ ni foirneart air cuis bochda mo mhuintir ſa.’ Exod. xxii. 22, 23, 24. Iſaias. x. 12.

*C.* Creud is Mealladh luchd-oibridh deth an tuaraſdal ann ?

*F.* Tha ’n truaraſdal ſa dheanamh na ’s lugha no go mio-cheart a chumail uatha.

*C.* Ciod ata h agad ann aghai ſin ?

*F.* An ſgrioptuir ſo—‘ An ti dhortas fuil, agus

'eisan a mheallas am fear-tuarasdail, is braithran 'iad.'—Agus aris; 'Feuch ata tuarasdal an luchd-'oibridh a bhuain sios bhar 'n achaidh; ni a chum-'adh air ais leibhse le feill ag eigheach, agus ata 'glaodhaich na muintir a bhuain, air dol asteach, 'chum cluasa Tigharna na sloigh.' Eccles. xxxiv. 27. N. Seumas. v. 4.

## CAIB. XIX.

*Na ceithair nithe deirionach air am minuchadh.*

*C.* CREUD iad na ceithair nithe derionach?
*F.* Bas, Breitheanas, Ifrionn, agus Flaitheanas.

*C.* Ciod ata thu tuigsin tre Bas?

*F.* Gu 'm bheil sinn uile basmhor, agus aon uair basichidh sinn' uile; agus uime sin is eigin dhuinne do ghna bhith ullamhaichte, agus deas air a shon sa.

*C.* Cionnas dhearbhas tu sin?

*F.* O fhocal Dea a deir,—'Tha e air orduchadh 'do dhaoine Bas fhaighail aon uair; ach ann deidh 'so breitheanas.'—Agus aris; 'Deanibh faire air 'an abhar sin, do bhri nach aithne dhuibh an la no ''n uair, air an tig Mac an Duine.' Eabh. ix. 27. N. Matth. xxv. 13.

*C.* Ciod an deasachadh is fearre chum Bais?

*F.* Deagh bheatha, agus go tric bhith ag dean-amh peanas airson ar peacaidh ne: agus bhith go minic ag radh maille re N. Pol,—'Is miann leam 'bhith air mo fhuasgaladh, agus bhith maille re 'Criosd.'—Agus aris, chuimhnachadh go minic air briathran Chriosd ag radh,—'Ge b' e neach le 'r 'b' aill anam sa ghleidheadh, caillidh se e: agus ge 'b' e neach chaillas anam air mo sgath sa, gheibh 'se e. Oir creud an tairbhe ata ann do dhuine, ge do

'chosnadh e an saoghal uile, agus anam fein a chall?
'No creud e an t' iomlait a bheir duine airson ana-
'ma?' Phil. i. 23. N. Matth. xvi. 25, 26.

*C.* Creud bu choir dhuinne tharruing so?

*F* Tha, nach bheil aon ni, ni 's cinntaiche na 'm Bas: ata gach uile nithe sam bheatha so, neo-chinntach mar ata, co acca bhithas sinne beartach no bochd, slaintail no easlan, fada beo, no gear, ni 'n aithne dhuinne; ach ata'n Bas ro chinnteach, go cinnteach, agus ata na h uile dhaoine air am breith chum Bas fhaighail. 'Se 'm Bas pian ceart a pheaccaidh air a labhradh amach le Dia 'n aghai Adhaimh, agus a shliochd go iomlan, ag radh,—'Is duslach thu, 'agus gu duslach pillidh tu.' Gen. iii. 19. Uime sin deanamid solar fa chomhair ar 'n uair dheirionach: na caithamid ar 'n aimsir ann diamhaoinas, mar rinn, agus mar ata moran ag deanamh, chum am bion siorruidh. Deanamid anois an ni sin, bu mhiann leine dheanamh, agus bhith deante 'n uair thig am Bas. Deanamid faire do ghna, chum an uair thig am Bas, nach glac e sin laimh fhalamh: buannichamid ann deagh obair gu deireadh, agus cumamid ar 'n anam ann ordugh maith, agus gheibh sin nebheatha shiorruidh,—'Oir is beannuichte nam 'mairbh a gheibh bas anns an Tigharna; oir leanidh 'an oibridh iad.'

*C.* Ciod ata thu tuigsin tre Breitheanas?

*F.* Tuigam, osbar air am Bhreitheanas choitchionta aig an la dheirionach, gu 'm faidh arn anama, go luath agus ata sinne marbh, am Breith airid san aig cathair Bhreitheanais Chriosd do reir sin,—'Is 'beannuichte nam mairbh a 'ta faighail bas san 'Tigharna, o so amach: seadh, deir an Spiorad, 'chum agus gu'm faidh iad fois o 'n saothair, agus 'leanidh an oibridh iad.' Taisb. xiv. 13.

*C.* Creud an deasachadh is fearre chum na Breitheanas so ?

*F.* Chuimhnachadh go minic air an radh so —'Is ni 'eagalach tuitam ann lamhan an Dea bheo.'—Agus aris air so, 'Oir nan d' thugamid breith oirne fein, 'cho tugadh breith oirne.' Eabh. x. 31. 1 Cor. xi. 31.

*C.* Am bheil da la Bhreitheanais ann ?

*F.* Tha go deimhin, bithidh an ceud la ann, go luath agus dh imichas an t'anam as an chorp, ann bas; ann sin giulanar an t' anam gu ionad a thoillteanais, tre binn o 'n Ard-bhreitheamh. Bithidh an dara Breith aig an la dheirionach, an uair dh eireas gach uile o 'n uaighean sa : agus taisbeanichar iad eadar chorp agus anam, chum am binn deirionach fhaotin: thigibh, sibhse ata beannuichte, no rachibh, sibhse ata malluichte uam. Amhuil mar bha t' anam agus an corp nan companaich sam bheatha so ; is amhuil sin bhithas iad nan companaich siorruidh ann a sonas siorruidh, no 'n dorain siorrudh. Agus ciod ata nois againe re dheanamh, ach ar beatha agus ar bas a dheanamh sona ; an ti aige nach bheil reasun sam bith eagal ghabhail as a bhas, ni 'm bheil abhar eagail Breitheanais aige : an ti air am bheil eagal Dea, an trath ata se beo, ann an am a throcair sa, feudidh doch is a bhith aig', ann am a cheart Bhreitheanais. Oir is beannuichte an ti air am bheil eagal an Tigharna.

*C.* Ciod ata thu tuigsin trid Ifrionn ?

*F.* Gu'm bith an leithaidin sin do dhaoin', agus a gheibh bas ann peaccadh basmhor, agus nan naimhde do Dhia, air am pianadh a la agus a dh oiche ann teine—'Ifrionn gu saoghal nan saoghal, san locha 'theine agus phronnuisc.'—Agus aris, 'Tiligar clann 'na rioghachd ann dorchadas iomallach, ann sin 'bithidh gul agus gearradh fhiacail.'-Aris, 'Is fearre 'dhuit dol do 'n bheatha air leith laimh, na da laimh

'bhith agad, agus dol gu Ifrionn, do 'n teine nach 'muchar a choidhe; far nach basichar an cnuimh, 'agus nach teid an teine as.' Taisb. xx. 10. N. Matth. viii. 12. N. Marc. ix. 43, 44.

*C.* Creud iad pianta nan damnaichte?

*F.* Tha pian na ceadfuidh, pian na caill, agus pian na siorruidhachd.

*C.* Creud is pian na ceadfuidh ann?

*F.* Bith air phianadh le teine gu brath.

*C.* Ciod is pian na caill ann?

*F.* Tha sealbh agus aoibhneas Dea chailleadh go siorruidh.

*C.* Creud is pian na siorruidhachd ann?

*F.* Tha fios no eolas, nach criochnichar dorain nan daoi go brath.

*C.* Co dha d' am bheil an t' aite so deasaichte?

*F.* Do na Diabhail agus anama damta, airson peaccaich a gheibh bas 'n am peaccaidh, agus 'n 'an anachreideamh sa gan aithreachas. Uime sin is aite ceart pian Ifrionn, a chuir Dia gu taobh airson peaccadh, agus nam peaccaich. Is aite no sdaid ceart damnaidh Ifrionn, airson anaman agus spioraid, a 'ta re ceannareach ann aghai an uile chumhachdaich. Mar so bha Satan agus a choimh-oibraich sa, air an tiligeadh chum Ifrionn chionn miannachd bhith nan Dee; mar so bha Adhamh agus a sliochd air an damnadh airson ubhar ceannareach agus easumhlachd. Ach tre trocair Dea ar Slanuighoir, bha cheud binn so air a gairmadh air ais, agus ata duiue deante comasach aris air Neamh consnadh tre gras Dea, nach duiltar dh' aon neach a dh' iarras e.

*C.* Creud is Flaitheanas ann?

*F.* Is e Flaitheanas ionad nan Aingil, agus nan Naoimh bheannuichte, no sdaidh na sonais siorruidh.

*C.* Creud anns am bheil gloir Neimh ag coisceasamh ann?

*F.* Ann a fealladh foillcir, agus ann a fealbh buan mhairtheanach Dea.

*C.* Cia fada mhairthas an gloir fo ?

*F.* Go fad agus ata Dia na Dia. Oir air a rioghachd fa, ni tig crioch am feafd, agus ann fan rioghachd fo, rioghidh na daoine taoghta, agus feirbhaifaich dhilis Dea maille ris go fiorruidh.

*C.* Creud i aoibhneas Neimh ?

*F.* Dia mhealltain go brath ; oir ata gloir, aoibhneas, beartas, agus ailne na rioghachd fo, ag dol go fada thareis air gach fmuainte agus faoilfin ; uime fin, ni 'm b' urradh N. Pol aoibhneas agus gloir Neimh innfeadh air achd eile, ge gu 'n thogadh fuas e chum an treas Neamh, ach tre 'g radh,—' Cho 'n fhaca ' fuil, agus cho chuala cluas, agus cho tanic ann ' criodhe duine, na nithe a dh ullamhaich Dia ' dhoibh fin aig' am bheil gradh dha.' Cor. ii. 9. Ionas agus, ciod fam bith faothair a ni finne, no ciod fam bith a dfhulingas finne, chum fonas rioghachd Dea fhealbhachadh, ata finne fhofda air ar deanamh cinnteach,—' Nach fiu fulangas na h aimfir a 'ta la- ' thair, ann coimeas ris a ghloir a 'ta re teachd.' Rom. viii. 18.

*C.* An tig crioch no caochladh am feafd air aoibhneas agus fonas Neimh ?

*F.* Cho tig, oir ann fin.—' Ata pailluin Dea ' maille re daoine, agus ni fe comhnuidh maille riu ; ' agus bithidh iadfan (na Naoimh) nam poball aige, ' agus bithidh Dia fein maille riu, agus na Dhia ' dhoibhfe. Agus tiormichidh Dia gach uile dheur ' o 'n fuilan, agus cho bhith bas ann ni 's mo, no ' bron, no glaodhaich, agus cho bhith pian ann ' ni 's mo ; oir chuaidh na ceud nithe thareis.' Taifb. xxi. 3, 4.—Oir cho bhith comas aige teas, no fuachd, no fearthuin, no uifge, no ftoirm, no caflainean,

no pianta, no ainneis, no comhraca, no cogaidh, no naimhde ſam bith, dol ăſteach chum na Cathair naomh ſo, no comas teachd am fogus go ſiorruidh ionnſuidh an ionad chomhnuidh bheannuichte ſo. Ach ata'n la 's ro ſhoilleir, an ciuinas is ro fheathail, agus is aluin, agus ſioth-chaint ſhiorruidh do ghna riogheadh ann ſin go brath. Sioth-chaint tharbhach, ſioth-chaint nach gluaſar go brath, ach a 'ta do ghna dionach, ſioth-chaint araon aſteach agus am amuigh, ſioth-chaint air gach doigh tean agus daingean.

*C.* Creud is coir chodhunadh o ſo?

*F.* Arn aire do ghna chumail air Neamh, agus ſaothair dheanamh chum teachd aon la dh' ionnſuidh na nithe maith a dh ullamhaich Dia dhoibh ſin, aige am bheil gradh dha, agus air an abhar ſin, eiſdamid ris an Apſtal ag earaladh oirne—' Iarridh na nithe ' a 'ta ſhuas, far am bheil Crioſd na ſhuidhe aig deas ' laimh Dhea. Suidhichibh bhar 'n inntinn air na ' nithe a 'ta ſhuas, agus ni h ann air na nithe a 'ta air ' an talamh; oir ata ſibh marbh, agus ata bhar beatha ' foluichte maille re Crioſd ann Dia. 'N uair dfhoill-' ſuichar Crioſd, neach a 's e ar beatha ne, ann ſin ' bithidh ſibhſe mar an ceudhn' air bhar follſuichadh ' ann gloir maraon ris.' Col. iii. 1, 2, 3, 4.—Iarramid am briogh mairtheanach, ni e ſgail' a tha dol ſeach-adh, bithamid dilis ann a ſeirbhais ar Dea gus an chrioch, agus gheibh ſinne crun aluin na beathai, ſhioruidh.

*C.* Creud am feim ata ann cuimhnachan bitheanta nan nithe deirionach?

*F.* Tha feim agus tairbhe mhor annta a reir ſin,—' Ann a t' uile oibre ſa, cuimhnich do nithe deirio-' nach, agus cho pheaccich thu go brath.' Ec. vii. 40. Chrioſduidh! cuimhnich do chrioch dheirionach, na ceithair nithe ſo, Bas, Breitheanas, Ifrionn, a-

gus Flaitheanas; agus uime ſin, cuir do thigh, t' anam fein ann deagh ordugh, agus bith dilis dho do Dhia, ſeachuin am peaccadh, choimhead aitheanta Dhea, imich 'n a lathair ſa, agus bith coilionte; oir ann uine ghairrid gheibh thu bas, agus ann deidh bas, theid breith thoirt ort, leis an Dia bheo, air nach urradh an gniomh is uaignaiche a rinn thú riamh, no focal is deamhaoine a labhair thu bhith foluichte. Agus cuimhnich gur e la do bhais, la do bhreitheanais mar an ceudhna; agus ma gheibhar thu ſan uair ſin ciontach do pheaccaidh bhaſmhoir, gur e Ifrionn t' ionad comhnuidh ſiorruidh. Caith do bheatha go diadha, ſmuaintich go tric air am bhas, agus air an chunntas mhor is eigin dhuit thoirt do Dhia ſan uair ſin: oir is e ſo 'n ſligh' is cinntaiche chum do bhas dheanamh ſona, agus Neamh choſnadh dhuit fein. Nois gu 'n tugadh Dia dhuinne tre mhor throcair fein, gras chum ſo dheanamh do ghna. AMEN.

*C R I O C H.*

## MEARACHDAN A CHLO-BHUALAIDH.

| *Taobh* | *Line* | *Leabh* |
|---|---|---|
| 29. | 2. | luach-ſaothair |
| 34. | 32. | Apſtail |
| 51. | 24. | thiomchoill |
| 57. | 15. | Sacramaidean |
| 57. | 26. | ſliabh |
| 160. | 33. | iomlanachaidh |
| 246. | 36. | Dhea |
| 265. | 6. | chum |
| 303. | 3. | achd |
| 376. | 12. | ſguireadh |
| 382. | 22. | 'mhain |
| 469. | 17. | lughachadh. |